


DEALBH
IAIN BHUNIAIN,
BHO SHEANN DEALBH-THARRUING.

# CUAIRT AN EILTHIRICH,

NO

# TURUS A CHRIOSDUIDH;

O'N

T-SAOGHAL SO CHUM AN T-SAOGHAIL RI TEACHD.

FO

## Shamhladh Bruadair.

ANN AN DA EARRAINN.

LE

IAIN BUNIAN.

---

AIR UR EADAR-THEANGACHADH MAILLE RI

EACHDRAIDH BEATHA 'N UGHDAIR.

---

" Ghnàthaich mi samhluidhean."—*Hos.* xii. 10.

THORNTON AND COLLIE,
GAELIC BOOK DEPOSITORY,
19, ST. DAVID STREET, EDINBURGH.
M.DCCC.XL.

# EACHDRAIDH BEATHA

## IAIN BHUNIAIN.

---

Rugadh Iain Bunian ann an Elestow, ăit' tha teann air baile Bhedford ann an Sasuinn, anns a 'bhliadhna 1628. Bha phārantan aimbeartach ach nan càraid ŏnarach. Fhuair e deth dh' fhoghum a mheud 's gu'n rachadh aig' air a Bhiobul agus Leabhraichean eile 'leughadh; agus, mar sin, eòlas fhaotanin air a staid a thaobh naduir. Ach bha e cho ro-bhuailteach, o leanabaidheachd, do dhroch cuideachd agus do dhroch bheart is gu'r gann a bha co-sheise aig air thalamh ann an obair na h-aingidheachd. Agus as deighe dha t-ionndadh o dhroch shilghibh is minic a chualas e-fein ag radhainn le trom-chridhe gu'n robh e comh'raichte thar neach air bith eile deth luchd-àiteachaidh a bhaile sin air son a mhi-naomhachd agus an—danadais anns a pheacadh. Gidheadh, cha robh choguis, eadhon, anns na làithibh ud, ga fhāgail gun sănus—strìc a gheur-chronuicheadh e le taisbeanan agus aisligean oidhche mu'n robh e deich bliadhna dh'aois. Ach cho luath 'sa dh' fhàgadh iomguin e—cho luath 'sa dhi-chuimhnicheadh e uabhasan a bhruadair, bha e air ball a pilleadh ga ghrāineileachd amhuil a philleas am madadh gu sgeith.

Ach a dh'ain-deoin na cùis—a dh'aindeoin aingidheachd agus neo-airidheachd a chreutair cha do threig a chruith'ear gu tur e. Lean Dia e aig amaibh le dearbhadh, agus air uairibh eile le geur-fhiosraichean a bha air an coimeasgadh le grādh agus tròcair. Thuit e aon uair ann an geodha creige do na mhuir, far na theab' e bhi air a bhāthadh; aig àm eile thuit e' mach ä bàta ann an abhuinn Bhedford agus 's ann le deuchainn a theàrnadh e. Ach, mo thruaighe! bha e air a dhalladh cho mōr ann am peacaidhean—bha e fathast air an t-slighe leathann, 'scha deanamh aon chuid breitheanas no trōcair--bagraidhean no geallaidhean aomadh o'n t-slighe sin.

Gidheadh cha d' fhāg an Tighearna fathast e gun fhianuis na chridhe—bha trom-dhìtidhean coguis aig amaibh ga agairt—bha Dia fathast a' labhairt ris air iomadh doigh. Air dha' bhi lath' a cluich maille ri' chompanaich, air leis, gu'n cual e gûth gu h-obann o' Neamh ag ràdhainn,—" An treig thu do pheacaidhean agus an teid thu do Neamh, no'n lean thu riutha gus an teid thu dh'ifrinn?" Bhuail an ni so e le uamhas cho mōr 's gu 'n robh e air bhall-chrith—thrēig e chleasachd air ball—agus air dha amharc suas ri Neamh, air leis gu'm fac e'n Tighearna, Iosa Criosd ag amharc a nuas air le fraoch-fheirge, agus a' bagradh air le trom-dhioghaltas air son a ghnāthachaidh mi-dhiadhaidh. Ach faic cuilbheartan Shatain! Cha luaith' a shaoil leis a chreach a bhi air a spianadh äs fhiaclaibh—cha luaith a chunnaic e beò-ghluasad inntinn air a pheacach thruagh so, no chuir e cogair na chluais

gu'n robh e na pheacach cho truaillidh ghràineil 's nach, b'ion da fiuthair a bhi aig ri tròcair—cho fad' air slighe' pheacaidh 's gu 'n robh e tuille 's anmoch dha pilleadh, oir nach deanamh Dia air choir air bith maitheanas a thoirt da. Chuir mealltaireachd Shatain dian-iomguin air inntinn Iain Bhuniain;—cho-dhuin e gun teagamh nach robh aithreachas, no sōlas, no neamh ann dha—gu na pheacaich e thar tròcair;—agus, O, dalladh do-labhairt! smuainich e nis gu'n robh e cho math dha imeachd air slighe na h-aindiadhachd agus anamiannaibh a' lān-shàsachadh—ged a bha sòlasan a pheacaidh' fās searbh dha troi' na fàsgaidhean a bha e faotainn.

Air dha aon uair srian fhuasgailt a' leigeadh le ain—diadhachd—agus a bhi brūchdadh 'mach mhionnan agus mhallachdan mar an "duine caothaich," mu'm bheil Solamh a' labhairt, a tha sgaoileadh timchioll air, athailtean teine, saighdean agus bās fhuair e geur-chronachadh o mhnaoi dha 'm b'aithne e. Bha a' bhean so i-fein sonraichte air son giùlain mi-bheusach agus caitheadh beatha fuasgailt, agus, 'smaith dh'fhaoite, gu'n drinn, uime sin, i 'm barrachd tamuilt a chuir air. Thuirt i so ris,—"Gu'r h-e aon duine a b'uamhasaich' le mionnan a chual i riabh—gu'n robh e 'n cunnart gach oigfhear 'sa bhaile' phiùnnsanachadh,—agus gu'm b'iongnadh mu'r tigeadh leir-sgrios follaiseach air air son eu-ceartan." Bha e eòlach, mar thugadh fai'near, air droch cliù na mnatha lionadh le naire e fo a h-achmhasan, agus a riabh o'n uair sin cha robh e cho trom air mallachadh. Mar so, tha Dia aig amaibh a toirt air aon pheacach peacach eile' chronachadh na shlighe.

'Slionmhor dòigh anns am bheil an Tighearna 'strì ri peacaich Bha fathast deadh rùin grāis an uile-chumhachdaich an tòir air Iain Bunian, agus chum 'ath-dhùsgadh, bhruadair e mar a leanas:—"Shaoil leis gu'm fac' e aghaidh nan neamh mar gu'm biodh iad gu leir nan lăsair theine,—an iarmailt a' cragadaich agus air chrith le fuaim thàirneanach cumhachdach;—gu'n robh ārd-aingeal ann am meadhon nan neamh ri seirm trompaid—agus caithir glòire air a suidheachadh san Ear—agus air a chaithir gu na shuidh neach cho dealrach ri reult na maidne." Shaoil leis gu'n robh deireadh an t-saoghail air teachd—ghlac uamhan e—thuit e air a ghlùinean, agus, le' lāmhan togta suas ri neamh, ghlaodh e—"O Thighearna Dhia dean trōcair orm! Ciod a ni mi? tha Latha Breitheanais air teachd agus mise neo-uidheamaichte air a shon!" Chual e 'n sin gûth gu h-obann o Neamh ag ràdhainn ris—"Gabh aithreachas." Agus air ball dhùisg e as a shuain, a's thuig e nach robh ann ach aisling.

Anns an dòigh so bha Dia o àm gu h-ām 'cumail inntinn fo bheo-luasgain agus a stri a bhuannachd dha fein. Beagan an deigh 'n aisling ud, bhruadair e gu'n robh e chomhnuidh ann an āite fior-thaitneach a' caitheamh a' bheatha gu soghail

le fleagh, greadhnachas, agus aidhear, ach fós gu'n d'thainig gu h-obunn crith-thalmhainn oillteil, uamhasach a' sgoilt an talamh äs a cheille;—agus äs an ospaig sin thainig lasraichean dearg teine dian-loisgeach—anns an lasraichibh gu'n d-eirich coslas dhaoine suas anns am meadhne buailtear cruim teine—agus gu na thuit iad sios a' rithist le borb-bhùirich oilteill agus sgreadail uamhasaich am feadh a bha deamhanan, a bha nan cuideachd, ri caol-ghairicich fuar ri'm piantaibh. Os-bārr shaoil leis gu'n do tholladh an talamh air an robh e na sheasamh—gu'n d'iath lasraichsan teine timchioll air, agus an uair a bha e direach gu bhi air a shlugadh sios anns an leir sgrios so, air leis gu'n d'thainig fear air an robh trusgan fior-gheal a tharruing air laimh äs an aite uamhasach so e. Ach cha bu luaithe thachair sin, na ghlaodh na droch spioradan as a dheigh le borb-ullartaich ag iarraidh fhagail acasan gus am faigheadh e dioladh a reir mar a thoill a pheacaidhean—gidheadh sheachain e iad, agus, na bhruadair, fhuair e uapa gu'n dochann.

Uine ghearr an deigh so, thārladh dha bhi 'n conaltradh dhaoine bochda' bha 'g-aideachadh Chriosd agus a' labhairt mu na sgriobtuiribh agus mu na nithibh bhuineadh do 'n sith shiorruidh; rinn iad so uidhre do dhrūghadh air, sgu 'n tug se e-fein suas do leughadh a bhiobuil,—ach bha e fathast aineolach air olcas agus truaillidheachd a nāduir—na choigreach air gras an Tighearna ann an Iosa Chriosd agus air luachmhorachd agus priseileachd na fola chaidh dhoirteadh a chum glanaidh agus tearnaidh.

Ann am beagan laithean na dheigh sin chual e triùir no cheathrar mhnathan bochda 'bha nan suidhe ri blāthas na greine a' seanachas mu ghnothachaibh cudthromach na sioruidheachd—agus na nithe rinn Dia air an son. Ged' bha e fathast na choigreach air fior-iompachadh, bha sèors' cāil aig 'bhi cluinntinn iomradh air na nithe ud;—cha be sin a mhàin ach bha e nise e-fein na threun-fhear-labhairt mu thimchioll na diadhachd. Ach ged dhéisd e riutha rè tamuill bhig cha do thuig e iad—bha e tur-aineolach air na punncan mu'n robh iad a bruithinn,— oir, labhair iad air nithe bha os-cionn a thiugse spioradail—labhair iad mu ath-bhreith agus mu oibre Spioraid an Tighearna air an anam, mu thruaillidheachd naduir a chaidh dhearbhadh orra, agus a nochdadh dhoibh troi lorgachadh spioraid nan gras—agus mar mhothaich iad gras Dhe anns an Tighearna Iosa Chriosd. Bha iad 'g-aithris mu thimchioll nan geallaidhean thar tomhais priseil o 'n d'fhuair iad sōlas agus comh-fhurtachd, agus leis an deachaidh an cumail' suas ri h-aodainn buairidhein agus cuilbheartan an Diabhuil; —bhruithinn iad mu uile-fhoghainteas, uile-iomchuidheachd agus eifeachd fuil an Uain.

Chuir na nithe 'chual e, mar gu'm b'seadh thaobh tapaig, imcheist neo-ghnāthaichte air a chridhe—ghrad mhothaich e nach robh a ghiùlain cho-cliu-thoilltinneach, no e-fein cho solas-

ach san diadhachd 'sa shaoil leis; agus fōs ghinneadh ann am barrachd cail gu tuille 's tuille 'chluinntinn mu na nithibh ud. Air an aobhar sin chaidh e gu minic dh' ionnsuidh connidhean diadhaidh;—bhuin Dia fadheoidh gu tròcaireach r'a chridhe agus cha b' urrainn dha fantuinn air falbh. Bha uile thograidhean anama nis' air an ceangail ri siorruidheachd agus ris na nithibh bhuineas do rioghachd Dhe;—cha tugadh baoth-shugradh no buannachd shaoghalta,—caomh-impidh no garbh-bhagradh air a ghreim a leigeadh as. Ach a dh' aindeoin gach ni math dhiubh sud, rinn an diabhul cruaidh dhichioll air a chlaonadh air falbh o'n t-slighe cheart le thoirt air aig amaibh bhi fo amharus nach robh e deth aireamh sluagh-taght Dhé.

Sann a nis' a thòisich an duine iomraideach so air leughadh nan sgriobtuirean, mar gu'm b'seadh, le fradharc nuadh;—bha gach earrainn dhiubh milis agus taitneach leis thar tomhais air chor sgu'n robh e do ghnāth beachd—smuaineachadh agus ag-urnuigh ris an Tighearna air son an tuille agus an tuille eōlas air fhirinn agus air an t-slighe do neamh agus do ghlòir. Bha nis cruaidh ghleachd eadar e-fein agus am Buaireadair a thainig gu colgarra da ionnsuidh leis na tri ceistean a leanas:—

1. "Cia mar is urrainn thu innseadh gu'm bheil creideamh agad?"

2. "Am bheil thu do dh' aireamh muinntir thaghta Dhé?"

3. "Ciod ma chaidh latha nan grās thairis?"

Chuir na ceistean so, nach robh dha-s' soirbh r'a fhreagairt, mor-iomguin air—ni-sheadh, ach bha e ann an searbhadas anama leo. Ach thug Athair na tròcair fuasgladh agus comhfhurtachd dha agus dhealraich e air a dhorchadais agus air aineolas le solus neamhaidh.

Sann sa chruaidh-chās anns an robh e thaobh nan ceistean ud a leig e ris a staid do phobull an Tighearna bha timchioll air—a mhuinntir bheaga bhŏchd aig an cual e'n còmhradh thug a cheud bheòthachadh dha—agus a bha fo bheannachadh Dhe na cheann-fath air fhior-iompachadh. Dhinnis iad so, a staid mar a dh'fhoghlum iad uaithe fein, do Mr Gifford, ministeir na h-Eaglaise dha'm buineadh iad; bha 'n duine crabhach so toileach a chùis a dhearbhadh air Iain fein, agus, uime sin, thug e dha cuireadh dh'ionnsuidh a thighe,—far an cual 'se e 'còmh-bhruithinn ri muinntir eile mu thimchioll staid an anama—an dōigh anns an robh Satan ga'm buaireadh agus an Tighearna 'fòir orra ăs lion an eunadair. Fhuair e 'n so 'm bárrachd áithne air cealgaireachd a chridhe fein; agus mu thimchioll nan co-chomunnan beaga so dh'fheudadh e gu dearbh 'radhainn,—

"Is math dhuinn a' bhi 'n so!"

Bha n t-aon-aindiadhaidh ga dhlūth-leannailt le shaighdean—a toirt iomad ionnsuidh air aig iomad uair, ach bha e nis fo' sgàil sgè 'n Uile-chumhachdaich agus rinn an Slan-

nuighear anns na chreid e 'shaoradh o bhuaraidhean Shatain gu leir, agus fa' dheoidh a lionadh le h-aoibhneas agus mor ghairdeachas.

Bha Iain Bunian air ath-bhaisteadh anns a bhliadhna, 1655, agus air a ghabhail a-steach na bhall dheth Eaglais na'm Baisteach ann am Bedford. Dh'fhās e'n ùine gheārr comh'raichte air son an tomhas sōlais agus an spioradaileachd a bh' ann; bha buill na h-eaglais gu h-iomlan toigheach air—bha ghibhtean air am measgadh 's air an abachadh le grās air achd gu 'n robh e na sheanair ann an Israeil do na cho-thional gu leir. Dh' ullaich Dia 'n duine so, bha aon uair na pheacach cho dalma, air son oibre na ministeireileachd cho deis 'sgu na chuir e iongna air gach neach;—bha 'n co-thionail dha 'm buineadh e ga ghnāth-iarraidh a mhìneachadh nan sgriobtuirean dhoibh. Dhiùlt e iad air tūs, ach air dhoibh a dhian-aslachadh, fadheóidh dh' aontaich e sin a dheanamh.

Cha robh Iain Bunian ach mu choig bliadhna searmonachadh an t-soisgeul 'n uair a bha e air a ghlacadh agus air a tharruing fa chomhair luchd-ceartais. Rinn iad so an duine mor, diadhaidh a dhìteadh gu bhi air a thilgeadh ann am priosain ge do thairg e urras 'thoirt dhoibh nach searmonaicheadh e tuille do'n t-sluagh.

Gèarr an deigh sin, anns a bhliadhna 1660, thugadh e fa chomhair Seannadh Bhedfoird air son a bhi cruinneachadh co-thionalan sluaigh gu mi-laghail agus a diùltadh lūbadh leis an Eaglais Shasunnaich. Anns a chās so sheas e gu duineil —b'fhéarr leis e-fein faghail buailteach do gheur-leanmhuinn a's do phriosain na 'm pobull a chuir o cheille mar chaoraich gun bhuachaill,—bha 'm pobull sin a cruinneachadh ann an ainm an Tighearna—a gabhail comhairle cuideachd agus co-chomunn milis, agus bu bhuille cruaidh do'm ministeir crabhach am faicinn air an sgapadh. Dh'aidich e gu saor gu 'n robh e cumail coinnidhean—gu 'n robh e ciontach ann a bhi searmonachadh an t-soisgeul—gu 'n robh e na fheardealachaidh o'n Eaglais Shasunnaich—agus mar an t-abstol Pol thuirt e,—"a reir an ni 'ris an goirte saobh-chrabhadh gu 'n robh e-san a deanamh aoradh do Dhia aithrichean."

Bu leōir an t-aideachadh so leis an luchd-breithidh mar chuis-dhìtidh air, agus dh' orduicheadh e air son an tuille craoinidh agus fulangas—air son nach do ghéill e do dh' achd Parlamaid a-raoghainn air àithne an Tighearna 'thuirt—"cruinnichibh sibh fein an ceann a cheile."—Bha Iain còir air a chuir am priosan an dara h-uair air son soisgeul na rioghachd;—ach ghiulain 'se e-fein fo gheimhlibh le fadfhoighidinn agus umhlachd an fhior-chriosduidh—agus ann an dōigh a bha co-fhreagrach do mhinisteir an Tighearn' Iosa Criosd—agus co-shinte ri reachdan an t-soisgeul a bha e 'searmonachadh.

Bha tuaiream air tri-thar-fhichead maille ris anns a

ghainntir deth luchd-co-fhulangais a theich mach, mar e-fein o'n Eaglais shuidhichte ; 'nam measg bha luchd labhairt agus luchd-eisdeachd. Bha maille ris dà mhinisteir dhiadhaidh, Mr. Weller agus Mr. Dun,—daoine chaidh chuir an sās air son an ni ceudna ris fein. Bha iad so air an glacadh aig co-dhail chrābhach a bha cruinneachadh aig Kaisto ann an siorramachd Bhedfoird. Bha e na shōlas mōr le Iain Bunain ge do dhruideadh dōrus a phriosain air, nach tugadh uaithe a Bhiobull; ach leabhar air bith eile cha robh aige ach Leabhar eachdraidh nam Martarach ri linn dhabh i 'n sās.

Ach bha 'n Spiorad Naomh a' sòlasachadh a chridhe ann am builsgein dheuchanan, agus a dh'aindeoin mi-ruin a nàimhdein, cha b'ann diomhan a chaith e aimsir. 'S ann ri linn dha bhi 'sa phriosain a sgriobh e neart do na leabhraichibh luachmhor sin a tha fathast agus a bhios air an leughadh le buannachd agus taingeileachd leis gach Criosduidh ceartchridheach: Be cuid dhiubh so,—

1 " Am Baile Naomh,"
2 " Giulan a Chriosduidh,"
3 " Grās ni's leòr do cheann-feadhna nam Peacach,"
4 " Osnaidhean o Ifrinn,"—agus,
5 " Turus a Chriosduidh" ann an dà Earrainn.

An deigh do'n duine mhath so fulang rè iomad lath' ann am priosan air son dearbhaidh deadh-choguis, chuir Dia fa' dheoigh ann an cridhe 'n Olladh Bharlow, Easpuig Lincoln, a' leigeadh fa sgaoil.

Cho luath 'sa fhuair e as a phriosan thōisich e ri dol mu'n cuairt a searmonachadh an t-soisgeul—a teagaisg a chochreutairean air an t-slighe do neamh—agus a cronachadh peacaidh anns gach inbhe dhaoine. Dh' imich e mar so o ait gu h-ait cosmhuil ri Shlànuighear a bha dol mu'n cuairt a deanamh maith,—agus bha theagaisgean prìseil, buadhor agus blăsda do'n t-sluagh.

Air dha dhol air tŭrus araid do bhaile Lunnainn ghlac droch aimsir dhrabhasach thluich e air an t-slighe. Fhuair e, leithid do dhroch caramh air an astair sin 's gu'n d' fhās e gu tinn na lorg. Bha e leōr-shoilleir ann an uine ghearr gu'n robh e buailte le trom fhiabhruis ;—ghiùlan e le' chradh-thinneas gu foghidinneach na eiseimpleir, slan no euslan do chach ; agus a meas beatha mar nì bha bacadh uaithe ōl ăs an lanachd sonais sin a bha anam a miannachadh gu mòr. Cha robh thinneas bais ach gearr-uineach,—deich laithean an deigh dha bhi air a ghlacadh leis, chaochail e beatha—liubhair e suas anam ann an lamhan an fhir-shaoraidh bheannaichte, a buannachadh thar cainnt na thŭrus sona o Bhaile 'n Leirsgrios chum an Nuadh Ierusalem.

Chaochail Iain Bunian air an deicheamh latha, deth Mhios meadhonnach an t-Samhraidh, anns a bhliadhna 1688, mu aois 60 bliadhna.

# ROI'RADH

DO'N

# LEUGHADAIR CHRIOSDUIDH.

A Leughadair,

Anns an leabhar so tha turus draghail, troi fhàsach cunnartach an t-saoghail so, do'n Chanaan nèamhuidh, na fois agus na sìth bhith-bhuan, air a chur sìos: anns am bheil, fo shamhladh bruadair, turus a Chriosduidh air a chur gu soilleir an céill. Le bhi gu cruadalach a' cogadh fo bhrataich Chriosd, ard Cheannard ar slainte, bheir sinn gun ag buaidh air ar naimhdibh spioradail, agus ceannsaichidh sinn gu buadhar gach buaireadh d'am bheil ur cor san àm buailteach, 's a chuireadh moill' oirnn o fhalbh na thrà o Bhaile an Leir-sgrios, (ni is e an saoghal so, le fhaoin-shòlais, le iomaguin, agus le othail) chum triall air ar turus do'n Ierusalem nèamhuidh, far am bheil ar sonus neo-chriochnach, agus ar gairdeachas iomlan r' a shealbhachadh gu saoghal nan saoghal.

Bha 'n doigh so air sgriobhadh fo shamhladh, air a mheas ro thaitneach sna lìnnibh a chaidh seachad, co math agus r'ar linn fein, chum nithe a tha nan

aithrigh air ar cùram is mò, a chur an céill air mhodh a dhrùigheadh air an inntinn, air doigh bu chumhachdaiche no ged a rachadh an cuir sios air mhoth bu shoilleire; ach cha'n 'eil aon ni an so a ruigeas a leas a bhi do-thuigsinn, no deacair do 'n Chriosduidh, aig am bheil a bheag no mhòr a dh' fhein-fhiosrachadh; cha'n 'eil aon ni ann nach 'eil air a stéigheachadh air focal na firinn, agus air tròcair neo-chriochnach Dhé ann an Iosa Criosd, a tha gu soilleir air fhoillseachadh dhuinn na fhocal.

Tha e co taitneach ra leughadh, agus co tarbhach r'a thuigsinn, ri aon ni do 'n ghnè so a chaidh fhathast a sgrìobhadh, 's gun leig mi leis anns an uidheam so dol fo mheachainn gach neach a leughas e; le làn fhiuthair gum bi e taitneach agus feumail, tha mi le mòr thogradh a nochdadh meud mo dhùrachd chum math t'anma, agus am cho'-fhear saoithreachaidh leat ann am Fion-lios ar Tighearn Iosa Criosd.

IAIN BUNIAN.

# CUAIRT AN EILTHIRICH;

NO

# TURUS A CHRIOSDUIDH:

## FO SHAMHLADH BRUADAIR.



AIR dhomh a bhi 'g imeachd tre fhàsaich an t-saoghail so, thainig mi gu ionad àraidh far an robh garaidh agus laidh mi sios an sin agus chaidil mi; agus air dhomh bhi a'm chadal, bhruadair mi aisling. Bhruadair mi, agus feuch, chunnaic mi duine an éideadh riobach na sheasamh 's a chùl ra thaigh, leabhar na laimh, agus eallach mhòr air a dhruim, Isa. lxiv. 6. Luc. xvi. 35. Salm xxxviii. 4. Eabh. ii. 2. Gniomh. xix. 31. Dh' amhairc mi, agus chunnaic mi e a'fosgladh an leabhair agus ga leughadh; agus air dha bhi leughadh, ghuil e, agus bha e air bhall-chrith; agus a chionn nach b'urrainn da cumail air féin, ni b'fhaide bhrùchd e mach le èighe thùrsaich, ag radh; "Ciod a ni mi?" (Gniomh. ii. 37.)

Anns an t-suidheachadh so chaidh e dhachaidh, agus chum e air fein cho fad sa b'urrainn da, chum nach mothaicheadh a' bhean no chlann a thrioblaid; ach cha robh e 'n comas da bhi fada na thosd, a chionn gun do mheudaich a dhosgainn: uime sin leig e ris inntinn da mhnaoi agus da chloinn air a mhodh so; O bhean mo chridhe, agus sibhse a chlann mo ghaoil, tha mise ur caraid graidh caillte dhiom fein a thaobh eallaich throm a tha na laidhe orm. Os barr, tha dearbh chinnt air a thoirt domh gum bi am baile so anns am beil sinn a chòmhnuidh gu bhi air a losgadh suas le teine o nèamh. Anns an leir-sgrios mhuladaich so thèid mise a bhean mo chridhe, agus sibhse a chlann mo ghraidh a chall, mar faighear a mach doigh air dol as, ni air am beil mise fathast neo-fhiosrach. Le so a chluinntinn bha mòr ìoghnadh air a chàirdean; cha 'n

ann air son gun do chreid iad na thuirt e riu, ach a chionn gun robh iad fo eagal gun deach' e as a riaghailt; ach bha dòchas aca, leis mar bha e dlù do 'n fheasgar, gum faodadh fois na h-òidhche aiseag a rithist gu cheill shuidhichte féin, agus rinn iad cabhag gu chuir a laidhe: ach bha e-san cho iomaguineach san òidhche 's a bha e feadh an latha; uime sin, an àite dol a chadal, 's ann a chaith e 'n òidhche ag osnaich agus a' bras shile dheur. Air teachd na maidne bu mhiann leo fhiosrachadh cionnas a bha e; thuirt e riu, gun robh ni bu mheasa na bha e roimhe; agus thòisich e r'an comhairleachadh a rìs, ach cha tugadh iad creideas da. Shaoil leo gun cuireadh iad a ghalar air falbh le buintinn ris gu garg reasgach. Air uairean dheanadh iad fanaid air, an àm eile bheireadh iad beum dha, agus a rìs dheanadh iad tur-dhearmad air. Uime sin theann e ri dol an uaigneas gu sheomar agus a dheanamh urnuigh as an leth; agus a ghabhail truais diubh, agus mar an ceudna gu smuainteach air a thruaighe fein. Ghabhadh e cuideachd sràid a muigh na aonar, chum leughadh agus a dheanamh ùrnuigh, car beagan laithean.

A nis, chunnaic mi, air àm àraidh, 'n uair a bha e sràidimeachd sa mhachair, air dha bhi (mar bu ghnàth leis) a' leughadh a leabhair, fo mhor thromadas inntinn; agus air dha bhi mar so, gun do bhrùchd e mach mar rinn e roimhe, ag ràdh, Ciod is còir dhomh a dheanamh chum gun saorar mi? Gniomh. xvi. 30, 31.

Chunnaig mi mar an ceudna gun d'amhairc e null agus a nall, mar gum b'àill leis teicheadh; ach dh' fhuirich e mar bha e, a chionn nach b'aithne dha c'àit an rachadh e. Chunnaic mi 'n sin duine d'am b'ainm Soisgeulach a' teachd da ionnsuidh, 'sa feòraich dheth, C'arson a tha thu 'g èigheach?

Fhreagair e, tha mi tuigsinn leis an leabhar a th'ann am laimh, gum beil mi fo bhinne bàis, 's an deigh sin ri teachd chum breitheanais; agus tha mi ga 'm fhaireachdainn neo-thoileach air a cheud ni, agus neo-iomchuidh air an dara ni. Eabh. ix. 27. Iob xvi. 21. Esec. xxii. 14.

An sin thuirt Soisgeulach, c'arson nach deoin leat am bàs fhaighinn, on tha choilion olc sa bheatha so? Fhreagair an duine, A chionn gum beil eagal orm gun cuir an eallach so a th'air mo dhruim fodha mi ni's

doimhne n'an uaigh, 's gun tuit mi do Thophet, Isa. xxx. 33. Agus mar 'eil mi iomchuidh air dol do'n phrìosan, cha 'n 'eil mi iomchuidh air dol chum bhreitheanais, no idir a chum bais; agus 'se bhi smaointeach air na nithe sin is mathair-aobhair do m' ghearan. An sin thuirt Soisgeulach, Ma se so do chor, C'arson a tha thu fuireach gun ghluasad? Fhreagair e, Air son nach aithne dhomh cia 'n taobh a theid mi. An sin thug e dha leabhar anns an robh sgriobhta, "Teich o'n fheirg a ta ri teachd," Mat. iii. 7.

Air an aobhar sin leugh an duine an sgriobhadh, agus sheall e air Soisgeulaich gu beachdail, agus thuirt e, c'àit an eigin domh teicheadh? An sin thuirt Soisgeulach, a's e comharrachadh le mheur th'ar raon farsuing, Am beil thu faicinn an doruis ud? Matt. vii. 13. Fhreagair an duine, Cha'n 'eil: An sin thuirt Soisgeulach, Cum an solus sin a'd'bheachd, agus imich direach da ionnsuidh, agus chi thu 'n dorus 's an uair a bhuaileas tu aige, innsear dhut ni's còir dhut a dheanamh. Agus chunnaic mi a' m' aisling gun do theann an duine ri ruith; ach cha deach e ach goirid o thaigh fein, 'n uair a thug a bhean agus a chlann an aire dha, 's ghlaodh iad ris pilleadh; ach cha'n èisdeadh e riu, Luc. xiv. 26. ach ruith e air aghaidh, ag èigheach, "Beatha! Beatha! beatha bhith-bhuan!" Ionnas nach d'amhairc e air ais, ach thàr e as chum meadhon a' chòmhnaird, Gen. xix. 17.

Thainig na coimhearsnaich mar an ceudn' amach a dh'fhaicinn mar ruitheadh e, agus rinn cuid dhiubh fanaid air, bhagair cuid eile dhiubh e, agus ghlaodh cuid eile dhiubh ris pilleadh; agus nam measg-san bha dithis dhaoine a chuir rompa gun tugadh iad air ais e ga an-toil. B'e ainm a h-aon diubh Ceann-laidir, agus ainm an fhir eile Socharach. Ach bha e nis air dol uidhe mhath uapa, gidheadh chuir iad rompa dol air a thòir, agus an ùine ghearr rug iad air. An sin thuirt an duine riu, A dhaoine c'arson a thainig sibh as mo dhéigh? Thuirt iad ris, A chuir impidh ort pilleadh maille ruinne: Ach thuirt e riu, Cha'n fhaod sin tachairt; oir tha sibhs' ann am Baile-an-Leir-sgrios, far an d'rugadh mise; gu h-àraidh se sin beachd sam beil mise ga fhaicinn; agus ma ghlacas bàs sibh gun iompachadh ann, théid sibh luath no mall fodha ni's isle n'an uaigh, do dh'ionad a tha losgadh le teine agus pronnusg: Gabhaibh mo

chomhairl, a dheagh Choimhearsnaichean, agus rachaibh leamsa.—Am b'aill leat, arsa Ceann-laidir, gum fàgamaid ar dàimhean agus ar toileachas-inntinn 'nar deigh?

B'aill, arsa Criosduidh, (oir b'e so ainm) a chionn nach aithrigh gach ni a dh'fhàgas sibh aon uair a choimeas ris na tha dòchas agams' a mhealtuinn; (2 Cor. iv. 18.) agus ma dh'fhalbhas sibh leam, bithidh sibh air cho-diol rium-sa; oir far am beil mis' a' dol tha gu leoir ri fhaighinn agus ri sheachnadh, Luc. xv. 17. Thigibh mata agus dearbhaibh a chùis.

*Ceann-laidir.* Ciod iad na nithe a tha thu 'g iarraidh o'n a tha thu cuir cùl ris gach ni eile chum gun faigh thu iad?

*Criosduidh.* Tha mi'g iarraidh oighreachd neo-thruaillidh, fior-ghlan, agus nach searg air falbh, 1 Pead. i. 4. Eabh. xi. 16. Agus tha i air a tasgaidh shuas air neamh, chum a buileachadh aig an àm shuidhichte, orra-san a dh'iarras gu dicheallach i: Faodaidh sibh fhaicinn gum beil a chùis mar sin, ma leughas sibh mo leabhar-sa.

*Ceann-laidir.* Tosd, arsa Ceann-laidir, beir uam do leabhar: Am pill thu leinne, no nach pill?

*Criosduidh.* Cha phill gu deimhinn, thuirt e-san; a chionn gun do chuir mi mo lamh ris a chrann. Luc. ix. 62.

*Ceann-laidir.* Thig thusa mata a choimhearsnaich Shocharaich leamsa, agus theid sinne dhachaidh as eugmhais. Tha na h-urrad de na baoghairean bochda sin, 'n uair a ghabhas iad cùis nan aire, a tha nam beachd fein ni's glice na seachdnar a bheir freagairt gu ceart.

*Socharach.* An sin thuirt Socharach, na tòisich ri càineadh; m'as fior na thuirt an deagh Chriosduidh, 's fearr na nithe air am beil e-san an tòir na na nithe air am' beil sinne an geall; tha mo chridhe ga m' aomadh gu dhol maille ris.

*Ceann-laidir.* An e gum beil thusa cuideachd ad amadan? Gabh mo chomhairlse, agus theirig dhachaidh; co aig tha fios c'àit a threoraicheas a lethid sin de dhuine cuthaich thu? Imich air t-ais, agus bi glic.

*Criosduidh.* Ni h-eadh, ach thig thusa fos maille ri d' choimhearsnach Socharach; oir gheibhear na nithe m'an do labhair mise, agus ioma ni is ro-luachmhoire; mar creid thù mise, leugh an leabhar so, agus mar dhearbhadh air na tha air aithris ann, tha'n t-iomlan air

a cho'-dhaighneachadh le fhuil-san a rinn e. Eabh. ix. 17, 18, 19, 20.

*Socharach.* A nis, a choimhearsnaich, A Chinn-laidir (arsa' Socharach) tha mi teachd gu ceann mo chomhairle agus tha mhiann orm dol leis an duine mhath so, agus cuid mo chunnairt a ghabhail leis ; ach an aithne dhutsa, mo deagh' chompanach, an t-slighe chum an ionaid mhiannaichte so ?

*Criosduidh.* Sheol duine gan ainm Soisgeulach dhomh dol chum doruis a tha romhainn, far am faigh sinn eolas air an t-slighe.

*Socharach.* Thig mata, a dheagh choimhearsnaich, agus imicheamaid ; 'an sin dh'fhalbh iad le chéile.

*Ceann-laidir.* Agus theid mise dhachaidh, arsa Ceann-laidir, cha bhi mi ni's faide-ann an cuideachd amadanan bochda gun chiall.

A nis chunnaic mi am aisling, 'n uair bha Ceann-laidir a dol air ais, gun robh Criosduidh agus Socharach a' cainnt mar so r'a chéile air an t-slighe.

*Criosduidh.* Cionnas a tha thu gad fhaireachduinn, a nàbaidh Shocharaich ? 'S math leam gun d'aontaich thu dol leam ; nam mothaicheadh Ceann-laidir trian na tha mis a' faireachduinn, ma chumhachd agus uabhasan na tha fathast ri fhaicinn, cha chuireadh e mar so cùl cho faoin ruinn.

*Socharach.* O nach 'eil a nis againn ach sin fein, innis domh a Chriosduidh, am barrachd mu na nithibh sin a tha far am beil sinn a' dol, agus cionnas a mhealar iad.

*Criosduidh.* Tha mi ni's comasaiche smuainteach orra no labhairt umpa : ach o'n is deoin leat fiosrachadh fhaighinn umpa leughaidh mi m'an timchioll as mo leabhar.

*Socharach.* Am beil thu meas gum beil na th'ann ad leabhar fior ?

*Criosduidh.* Gu deimhinn tha ; oir rinneadh e leis-san nach urrainn breug a dheanamh. Tit. i. 2.

*Socharach.* Ro mhath, ciod na nithe a th'ann ?

*Criosduidh.* Tha rioghachd neo-chriochnach r'a sealbhachadh, agus beatha shiorruidh ra buileachadh oirnne ; chum gum meal sinn an rioghachd am feasd. Isa. xv. 17. Eoin x. 27, 28, 29.

*Socharach.* Ro mhath, agus ciod tuilleadh ?

*Criosduidh.* Bheirear dhuinn crùintean ghloire ; agus

trusgain a dhealraicheas mar a ghrian am meadhon nan speur. 2 Tim. iv 8. Taisb. xxii. 5. Matt. xiii. 43.

*Socharach.* 'S taitneach sin, feuch ciod tuilleadh ?

*Criosduidh.* Cha bhi èigheach no cràdh tuilleadh ann ; oir siabaidh Triath na tìre gach deur o'r sùilibh. Isai. xv. 8. Taisb. vii. 16, 17 ; xxi. 4.

*Socharach.* Ach ciod a chuideachd a bhios againn ann ?

*Criosduidh.* Bithidh sinn leis na seraphims agus leis na cherubims, a bheir sgleò air ar suilean amharc orra. (Isa. vi. 2. 1 Tes. iv. 16, 17. Taisb. v, 11.) an sin fòs coinnichidh sinn mìltean agus deich mìltean a chaidh romhainn do'n ionad sin ; cha dean a h-aon diubh dochann dhuinn ; ach tha iad taitneach agus naomha, gach aon ag imeachd an sealladh Dhé, agus nan seasamh le taitneachd na làthair am feasd : An aon fhacal, chi sinn na seanairean le'n crùintean òir ; an sin chi sinn na h-òighean naomha le'n clàrsaichean òir ; an sin chi sinn daoine chaidh leis an t-saoghal a reubadh as a chéile, a losgadh, a dh'itheadh le fiadh-bheathaichean, a bhàthadh sa' chuan air son a ghràidh a bh'aca do Thriath nam feart : iad uile nis gu slan fallainn, sgeudaichte le neo-bhas-mhorachd mar fhalluing. Taisb. iv. 4. Caib. i, ii, iii, iv. Eoin xii. 25. 2 Cor. v. 2, 3, 5.

*Socharach.* 'S leoir na chuala mi a chuir aiteas air cridhe duine ; ach am meal sinne iad sin ? Cionnas a gheibh sinn co-pairt diubh ?

*Criosduidh.* Sgrìobh an Tighearn, Uachdran na tìre sin san leabhar so ; 'se is brìgh dha, ma bhios sinn da rìreadh toileach fhaighinn, gum builich e-san gu saor oirnn e. Isa. lv. 1, 2. Eoin vii. 37. Taisb. xxi. 6 ; xxii. 17.

*Socharach.* Ro mhath, a chompanaich, 's toilichte mi sin a chluintinn : thig agus luathaicheamaid ar ceum.

*Criosduidh.* Cha'n urra mi coiseachd cho luath 's bu mhath leam, leis an eallach so a th'air mo dhruim.

A nis chunnaic mi am aisling, 'n uair a sguir iad a labhairt, gun tainig iad dlù do lathaich dhomhain a bha ann am meadhon a chòmhnaird, agus air dhaibh gun bhi air am faicill, thuit iad le chéile san t-slochd. B'e ainm an t-sluichd Mi-mhisneach. Ann an so bha iad gan eabradh fein re tamuill, agus a' dol fada fodha san làthaich ; agus bha Criosduidh ga shàrachadh leis an eallach a bh'air.

*Socharach.* An sin thuirt Socharach, Mo thruaighe, a nabaidh Chriosduidh, c'àit am beil thu nis?

*Criosduidh.* Gu firinneach, arsa Criosduidh, cha'n aithne dhomh.

*Socharach.* 'Nuair a chuala Socharach so, ghabh e mi-thlachd, agus thuirt e le frionas r'a cho-fhear-turuis, an e so an sonas m'an do labhair thu rium? Ma tha sinn cho mi-shealbhach an toiseach ar turuis, ciod ris an ion duinn duil a bhi againn man ruig sinn ceann ar n-uidhe? Ma gheibh mise beo as an t-slochd so, gheibh thu fein an tìr àghmhor ud r'a sealbhachadh air mo shonsa. Agus le sin a ràdh, thug e sùrdag no dha le uile neart, agus fhuair e mach as an t-slochd air an taobh bu tinne air a thaigh, agus thog e air dhachaidh, agus dh'fhàg e Criosduidh gu deanamh air a shon fein mar b'fhearr dh'fhaodadh e.

Uime sin dh'fhàgadh Criosduidh a'cuir nan car dheth ann an Slochd-na-mi-mhisnich na aonar; ach bha e sìor oidheirpeachadh teachd as air an taobh a b'fhaide o thaigh fein, agus a b'fhaisge do'n dorus chum an do sheoladh e; ach chunnaic mi am aisling, gun tainig fear d'am b'ainm Cobhair da ionnsuidh, a dh'fheoraich dheth, Ciod a bha e deanamh san àite sin?

*Criosduidh.* Thuirt Criosduidh, gun d'iarradh air an t-slighe so a ghabhail, le duine dam b'ainm Soisgeulach, a stiuir mi chum an doruis ud, chum gun seachnainn an fhearg ri teachd: 's am feadh a bha mi 'g imeachd, thuit mi san t-slochd so.

*Cobhair.* Ach c'arson nach d'amhairc thu air son a chlacharain?

*Criosduidh.* Ghlac na h-urrad eagail mi, 's gun do theich mi air an rathad a b'fhaisge, agus thuit mi ann.

*Cobhair.* An sin thuirt e, thoir dhomh do lamh. Shìn e a lamh dha, agus tharruinn e as e, ga chuir air talamh tioram; agus dh'àithn e dha imeachd roimhe, Salm xl. 2.

An sin chaidh mi da ionnsuidh-san a tharruinn as e, agus thuirt mi ris, O'n is e so an t-slighe o bhaile an Leirsgrios chum an doruis ud, c'arson nach 'eil an rach-ad air a chàradh, chum 's gum faodadh daoine bochd air an turus imeachd gu tearuinnte? Agus thuirt e rium, Cha gabh a bhoglach so càradh; 'se 'n t-ionad anns am beil gach salachar agus anabas a tha'n co-chuideachd geur mhothachaidh air son peacaidh a sior ruith; agus

uime sin theirear Slochd-na-mi-mhisnich rithe ; oir mar mhosglar suas am peacach ma thimchioll a staid chaillte, tha ioma cùram, mi-mhisneach agus teagamh ag èiridh suas na anam, agus tha iad uile a co-chruinneachadh co-lath san àite so ; agus se sin an ceannfath mam beil an rathad cho olc.

Cha'n e idir toil an Righ gum biodh an t-slighe so cho olc, Isa. xxxv. 3, 4. tha a luchd muinntir le òrdugh o luchd-riaghlaidh a' càradh na h-earrainne so o cheann còrr agus Seachd ceud-deug bliadhna, 's gidheadh cha'n 'eil e fathast càirichte ; ach 's fiosrach mi, thuirt e-san, gun do shluig a bhoglach so iomadh mìle làn cartach de theagasg fallain o gach cearnaidh de rioghachd an Righ, (agus their iadsan dam fearr is aithne a chùis, gur iad sin na nithe is fearr a ni e) chum gun rachadh a chàradh, nan gabhadh e deanamh ; ach se Slochd-na-mi-mhisnich e fathast : agus buanaichidh e mar sin a dh'-aindeoin na dh'fhaodar a dheanamh.

Tha e fior, gum beil fo sheoladh Righ nan righ, clachan diongmhalta mar chlacharan air an socrachadh ann am meadhon an eabair so ; ach air a shamhuil so, de dh'àm tha'n t-ionad a' brùchdadh a mach a shalchair, mar aig mùghadh na h-aimsir, 's gur gann a chithear an clacharan, no ma chithear idir iad, bithidh daoin' ullamh gum mearachdachadh le tuainealaich a theid nan ceann, 'san sin bithidh iad air an eabradh gu h-èididh ; ach 'nuair a gheibh iad tharais air, tha iad an sin air talamh cruaidh, air dhaibh dol a stigh air an dorus. 1 Sam. xii. 23.

Chunnaic mi an sin ann am aisling, gun d'rainig Socharach dhachaidh ; agus thainig a choimhearsnaich ga fhaicinn : mhol cuid dhiubh a' ghliocas a chionn e thighinn dachaidh, thuirt cuid eile dhiubh gu'm b'amaideach dha dol le Criosduidh : rinn dream eile fanaid air air son a chladhaireachd, ag ràdh, o'n a theann e idir ri dol air aghaidh, nach b'fhiù e nach d'ràinig e ceann na h-uidhe : ach bha Socharach gu diblidh tosdach nam measg : ach an ceann ùine bheag dh'fhàs e ni bu mhisneachaile, agus thoisich iad uile ri càineadh Criosduidh nach robh san làthair. Agus an urrad so mu thimchioll Shocharaich.

A nis air do Chriosduidh bhi 'g imeachd gu trom inntinneach leis féin, chunnaic e fear fad as, a' teachd na

cho-dhail, agus thachair iad air a chéile aig dealachadh an dà rathaid. B'e ainm an fhir a thachair air Gliocas-saoghalta, bha e thamh ann am baile Seoltachd-fheol-mhor, baile mòr a bha fagus air an àite san robh Criosduidh a chòmhnuidh.

Chual' an duine so mu Chriosduidh, (oir chaidh iomradh mu e a theicheadh o Bhaile-an-Leir-sgrios am fad agus am fagus) agus 'n uair a chunnaic e a choiseachd èigneach le iomadh osann throm, thòisich e air cainnt ris.

*Gliocas-saoghalta.* An cluinn thu a dhuine chòir, c'àit a ruigeas tu le d' throm ullaich?

*Criosduidh.* Tha i trom gun amharus, cho trom 's a bha air duine bochd riamh! agus o'n a dh'fhiosraich thu c'àit a bha mi dol, innsidh mi dhut e: Tha mi dol a dh'ionnsuidh an doruis ud a tha air thoiseach orm; oir chaidh innse dhomh gum faighinn an sin fios cionnas a chuitichinn m'eallach.

*Gliocas-saoghalta.* Am beil bean agus clann agad?

*Criosduidh.* Tha sin agam; ach tha mi cho throm-luchdaichte leis an eallaìch so, 's nach 'eil mi gabhail tlachd annta mar a b'àbhaist dhomh; Air leam gum beil mi mar nach biodh iad idir ann. 1 Cor. vii. 29.

*Gliocas-saoghalta.* An èisd thu riumsa ma bheir mi comhairl' ort?

*Criosduidh.* Ma bhios i math eisdidh; oir 's mòr m'fheum air deagh chomhairle.

*Gliocas-saoghalta.* Bheirinn a chomhairl' ort mata, a cheud chothrom a ghabhail air bhi cuidhte de t-eallach; oir cha bhi t-inntinn sochdrach gus an tachair sin: cha mhò is urrainn dut na sochairean a bhuilich Dia ort a mhealtuinn air chòir gus an dealaich thu rithe.

*Criosduidh.* 'S e bhi cuidhte de m' eallach a tha mi 'g iarraidh: ach le m' neart féin cha'n urra mi: cha mhò tha duine 'nar sgìreachd is urrainn a toirt diom; air an aobhar sin tha mi dol, mar thuirt mi riut, chum gu'm faigh mi dhiom i.

*Gliocas-saoghalta.* Co dh'iarr ort tighinn an taobh so gu faighinn diot?

*Criosduidh.* Dh'iarr duine thachair orm a mheas mi gun robh e na dhuine mòr agus cumhachdach, dam b'ainm Soisgeulach.

*Gliocas-saoghalta.* Gu ma h-olc dha air son a chomhairle! cha'n 'eil rathad air an t-saoghal is cunnartaiche

agus is draghaile na sin air an do sheol e thu; agus tuigidh tu sin ma leanas tu chomhairle. Mhothaich-thu càileigin deth cheana, oir tha mi faicinn salachar Slochd-na-mi-mhisnich ort; ach cha 'n 'eil an sin ach toiseach na trioblaid a thig air gach neach a gluaiseas air an t-slighe air am beil thus' ag imeachd, eadhon, sgìos, cràdh, acras, cunnairt, lomnochda, claidheamh, dorchadas, bàs, agus gach dosguinn eile: tha na nithe sin dearbh chinnteach o fhiosrachadh iomadh neach: Agus c'ar son a chuireadh duine e féin ann an cunnart cho mòr air comhairle coig-rich.

*Criosduidh.* Th'an eallach so a th'air mo ghiulan a' cuir tuilleadh uabhais orm na tha gach ni a dh'ainmich thu; air leam nach sòrainn ciod a thachradh orm nam faighinn saor o'm eallaich.

*Gliocas-saoghalta.* Cionnas a fhuair thu'n toiseach t-eallach?

*Criosduidh.* Le leughadh an leabhair so a th'ann am làimh.

*Gliocas-saoghalta.* B'i sin mo bharail: agus dh'èirich dhutsa mar thachair do dh' ioma fear lag-eanchainneach eile, a bha gabhail gnothaich ri nithe a bha àrd os an ceann, a thuit gu grad ann an imcheist a chuireas ǹam breislich iad cho mòr, mar thachair dhutsa, 's gun co'-èignichear iad gu oidheirp a thoirt air ni nach aithne dhaibh.

*Criosduidh.* 'S math a tha fios agam s' ciod a b'àill leam fhaotainn; oir 'se saorsainn o'm eallach a tha dhi orm.

*Gliocas-saoghalta.* Ach c'arson a tha thu 'g iarraidh fois air an doigh so, a chionn gum beil a choilion cunnart na cho-lorg? gu h-araidh, mu chreideas tu mise, 's math a b'-urrainn mi do sheoladh chum na tha dhì ort fhaot-ainn, gun thu a ruith a choilion cunnart; agus tha e so-fhaotainn cuideachd: agus an àite nan cunnart sin, gheibh thu tearuinnteachd, cairdeas agus toileachas inn-tinn.

*Criosduidh.* Nochd dhomhs' an diomhaireachd sin.

*Gliocas-saoghalta.* Tha ann'sa bhail'ud thall, dan ainm Saoghaltachd, duin' uasal a thàmh dan ainm A-reir-an-Lagha, duine tuigseach, fo dheagh chliù aig am beil eolas chum do leithid-s' a shaoradh o'n eallaich; oir 's fiosrach mi gun d'rinn e iomadh uair e: 's a bharr air a sin, tha eolas aige na leigheiseas iadsan a tha'n cunnart dol as an

riaghailt le'n eallaich. Theirig ga ionnsuidh-san, agus mar thuirt mi, gheibh thu grad chobhair. Cha 'n 'eil a thaigh ach gann mìle as a so ; agus mar bi e-féin aig an taigh, tha fleasgach òg is mac dha, gan ainm Suairceas, a ni an gnothach cho math ris féin. An sin gheibh thu fuasgladh o t-eallach; agus mar miann leat pilleadh chum an àite san robh thu roimhe a chòmhnuidh, far nach comhairlichinn dut dol, faodaidh tu fios a chuir air do mhnaoi, agus air do chloinn chum a bhaile so, far am beil ni 's leoir de thaighean falamh, a gheibh thu air mhàl beag. Tha mar an ceudna lòn saor ri fhaighinn ann, agus faodaidh tu do bheatha a chaitheadh ann gu sona socair, an co-chomunn ri deagh choimhearsnaich.

A nis le so a chluinntinn bha Chriosduidh san iomachomhairle gun fhios aige ciod a dheanadh e ; ach smaointich e ma bha e fior na thuirt an duin' uasal ud ris gum b'fhearr dha a chomhairl a ghabhail ; agus thuirt a ris,

*Criosduidh.* Am bi thu cho math 'san rathad gu taigh an duine sin fheuchainn domh ?

*Gliocas-saoghalta.* Am fàic thu a bheinn àrd ud ?

*Criosduidh.* Chi gu math.

*Gliocas-saoghalta.* 'S eigin dut dol seach a bheinn ud, agus 'se thaigh-san a cheud taigh a thachras riut.

Mar so chaidh Criosduidh as a shlighe chum dol gu taigh a Reir-an-lagha a dh'iarraidh còmhnadh: ach feuch'n uair thainig a dlù air a bheinn, air leis gun robh i cho corrach àrd an crochadh os a cheann, 's gun robh eagal air dol ni b'fhaide, man tuiteadh i air ; uime sin sheas e gun fhios aige ciod a dheanadh e. Agus fòs air leis gun d'fhàs eallach na bu truime na bha i am feadh a bha e air an t-slighe. Thainig mar an ceudna lasraichean teine amach as a bheinn a chuir geilt mhòr air (Ecs. xix. 18, 19. : Eabh. xii. 21.) a chuir air bhall-chrith agus 'na fhallas e. B'aithreach leis a nis gun do ghabh e comhairle Ghliocais-shaoghalta; agus anns a' chruaidhchas so, chunnaic e Soisgeulach a' teachd na chò-dhail, ni a chuir e gu nàire agus rughadh gruadhach ; Thainig Soisgeulach am fagus da, agus dh'amhairc e gu coimheach gruamach air ; agus mar so thuirt e ris.

*Soisgeulach.* Ciod a tha thu deanamh an so a Chriosduidh? Ach cha robh fhios aig Criosduidh ciod a theireadh e ris, agus da'fhan e na thosd. A bharr, thuirt Soisgeulach

ris, Nach 'tusa am fear a fhuair mi ag èigheach an taobh a muigh de bhalla Baile-an-leir-sgrios?

*Criosduidh.* 'S mi, is mis an duine.

*Soisgeulach.* Nach do sheol mi dhut an rathad chum an doruis chumhang ud?

*Criosduidh.* Sheol gu deimhinn.

*Soisgeulach.* Cionnas ma ta a chaidh thu cho grad as an t-slighe? Oir tha thu nis air seacharan?

*Criosduidh.* Choinnich duin' uasal mi cho luath 'sa thainig mi a Slochd-na-mi-mhisnich, a chuir impidh orm dol do'n bhaile tha romham, 's gum faighinn an sin fear a bheireadh m'eallach dhiom.

*Soisgeulach.* Co am fear a bh'ann?

*Criosduidh.* Bha coslas duin' uasail air, labhair e moran cainnte rium, agus dh'aom mi leis; chuir e impidh orm tighinn an so: Ach 'n uair a dh'amhairc mi air a bheinn so, 'sa chunnaic mi mar tha i'n crochadh os ceann an rathaid, ghrad sheas mi air eagal gun tuìteadh i air mo cheann.

*Soisgeulach.* Ciod a thuirt an duin' uasal sin ruit?

*Criosduidh.* Dh'fheoraich e dhiom c'àit a bha mi dol? Agus dh'innis mi dha.

*Soisgeulach.* Agus ciod a thuirt e'n sin?

*Criosduidh.* Dh'fheoraich e'n robh teaghlach agam? Agus dh'innis mi dha gun robh. Ach thuirt mi ris gun robh mi cho throm-luchdaichte leis an eallach a bh'air mo dhruim 'snach robh na h-urrad thlachd agam dhiubh 'sa b'abhaist domh.

*Soisgeulach.* Agus ciod a thuirt e'n sin?

*Criosduidh.* Dh'iarr e orm m'eallach a chuibhteachadh cho luath 'sa b'urrainn mi; dh'innis mi dha gur e sin air an robh mi'n tòir: agus gun robh mi dol a chum an doruis ud, a dh'fhaotainn tuille seolaidh mar ruiginn ionad na saorsa. Thuirt e-san rium gun seoladh e dhomh rathad a b' aithghearr agus a b'fhearr, nach robh idir cho cunnartach ris an t'slighea sheol thusa dhomh; agus treoraichidh an rathad a nochdas mise dhut thu chum taighe duin' uasail aig an robh eolas air m'eallach fhuasgladh dhiom; chreid mis'e, agus chlaon mi o'n t'slighe sin da h-ionnsuidh so, a dh'fheuchain an grad fhaighinn fuasgladh o'm eallach. Ach 'nuair a thainig mi chum an àite so, 'sa chunnaic mi na nithe uabhasach sin, dh'fhàs

mi air chrith le h-eagal; agus a nis cha'n fhios domh ciod a ni mi.

*Soisgeulach.* An sin thuirt Soisgeulach, seas mar tha thu car tamull gus an nochd mise dhut briathra Dhé. Agus sheas e air bhall-chrith. An sin thuirt Soisgeulach, Eabh. xii. 25. Thugaibh an aire nach diult sibh e-san a tha labhair; oir mar deachaidh iadsan as a dhiult an tì a labhairt *o Dhia riu* air thalamh, is mòr is lugha na sin *a theid* sinne *as,* ma thionndaidheas sinn air falbh uaithe-san a ta *labhairt* o nèamh. A bharr air sin, thuirt e, Bithidh am fìrean beo tre chreideamh; ach ma philleas aon neach air ais, cha bhi tlachd aig m'anam ann. Cho'-chuir e mar so iad; 'S tus' an duine sin a tha ruith chum na truaighe so. Thionnsgain thu air cùl a chuir ri comhairl an Dé is ro-àirde, a philleadh o imeachd air slighe na sithe, gu h-inbhe bhig, an cunnart do leir-sgrios.

An sin thuit Criosduidh aig a chasan, ag èigheach, Mo thruaighe mi oir tha mi caillte! agus 'n uair a chunnaic Soisgeulach e, rug e air laimh dheis air, ag radh Maithear gach peacadh agus toibheum do dhaoine, Mat xii. Na bi mi-chreideach ach a' creidsinn, Marc iii. Air cluinntinn sin do Chriosduidh bheothaich e beagan, agus sheas e suas, air chrith mar bha e roimhe an làthair Shoisgeulaich.

An sin thuirt Soisgeulach, Thoir aire dhùrachdach do na nithe a dh'innseas mise dhut. Nochdaidh mise dhut co a mheall thu, agus co ionnsuidh a chuir e thu. 'S e ainm an fhir a thachair riut Gliocas-saoghalta, agus 's ceart a theirear sin ris, a chionn gu 'm beil e amhain toigheach air teagasg an t'saoghail so; uime sin tha e do ghnà a' dol do'n eaglais do Bhaile-nam-Beus: oir tha sin ga shaoradh o'n chrann-cheusaidh a thogail; agus cuideachd a chionn gu'm beil e de'n ghne-fheolmhor so, uime sin tha e 'g iarruidh mo shligheansa a chlaonadh, ged a tha iad ceart. Tha air an aobhar sin tri nithe ann an comhairl' an duine so gan eigin dut fuath a thoirt.

1. A chionn gun do phill e as an tslighe thu.

2. An oidheirp a thug e air thu thoirt fuath do'n chrann-cheusaidh.

3. Agus a chionn gun do sheol e dhut an t-slighe tha treorachadh gu bàs.

*Air tùs,* 's eigin dut do thionndadh as an t-slighe

fhuathachadh, seadh fòs agus t'aontacha féin da ionnsuidh cuideachd: do bhri gur e so cùl a chuir ri comhairle Dhé, air comhairle Gliocais-Shaoghalta. Tha'n Tighearn ag ràdh, Deanaibh spairn gu dol a stigh air an dorus chumhang, Luc. xiii. am bealach chum am beil mise gad' sheòladh: Oir 's cumhang an t-slighe a tha treòrachadh gu beatha, agus is tearc iadsan a tha 'g amus oirre, Matt. vii. 13, 14. O'n bhealach chumhang so, agus o'n t-slighe ga ionnsaidh, phill an duine aingidh ud thu, le'm beag a bh'eadar thu 's a bhi caillte; uime sin fuathaich do thionndadh as an t-slighe, agus biodh mi-thlachd ort riut féin a chionn gun d'éisd thu ris.

*Anns an dara h-àite.* 'S eigin dut gràin a ghabhail ri e dh' oidheirpeachadh a chrann-ceusaidh fhàgail mi-thaitneach leat; oir 's eigin a raoghnacha th'ar ionmhas na h-Eipht', Eabh. xi. 25, 26. Os barr, dh'innis Righ na gloire dhut, Gur eigin dhasan a shàbhalas a bheatha a call; Marc. viii. 35.; Eoin xii. 25.; Mat. v. 39. Agus an ti a leanas e-san, agus nach fuathaich athair agus a mhathair, a bhean agus a chlann, a bhràithrean agus a pheathraichean: seadh, agus a bheatha féin cuideachd, nach fhaod e bhi na dheisgiobuil dha-san, Luc. xiv. 26. 'S eigin dut uime sin fuath a thoirt do theagasg an duine sin leis am b'àill a thoirt ort a bhi na atharracha so do barail.

*Anns an treas àite.* 'S fheudar dhut e sheoladh dhut imeachd air an t-slighe a threoraicheas gu tu bàs fhuathachadh. Agus air a shon so, 's eigin dut a thoirt fainear co ionnsuidh a chuir e thu, agus mar an ceudna cia neochomasach 's a bha e air do shaoradh o t-eallach.

B'e am fear chum an do chuir e thu gu fois fhaotainn A-reir-an-lagha, Gal. iv. 21—72. mac na ban-tràille, a tha nis fo dhaorsa maille r'a cloinn, ni is e fo shamhladh sliabh Shinai so, a bha eagal ort a thuiteadh air do cheann. A nis, ma tha ise le cloinn fo dhaorsa, cionnas a shaoileas tu is urrainn daibh thus' a dheanamh saor: Cha'n urrainn ma ta am fear so A-reir-an-lagha do shaoradh o t-eallach. Cha do shaor e duine riamh uaipe; agus cha mhò a shaoras. Cha chomasach do dhuin' air bith bhi air fhìreanacha tre oibre an lagha, oir tre oibre an lagha cha'n fhaigh duine sam bith cuidhte dheth eallach; uime sin is coigreach Gliocas-Saoghalta, agus is slaoitire am fear a tha Reir-an-lagha; agus air

son a Mhic Suairceas, ga mìog-shuileach a sheallas e cha'n 'eil ann ach cealgair, gun chomas aige do leasachadh. Creid mi, cha robh an rùn nan daoin' aingidh ud, ga mor an t'éuchd a's an treubhantas, ach do chuir air seacharan air do shlainte, le d' sheoladh as an t'slighe 's an d'àithn mise dhut imeachd. An dèigh so leig Soisgeulach fhianuis air nèamh gur i'n fhirinn a thubhairt e, agus air ball thainig cainnt agus teine a mach as a bheinn a bha'n crochadh os ceann Chriosduidh bhochd, a thug air fhalt éiridh air a cheann. B'i so a chainnt a chual' e, A mheud sa tha fo'n lagh tha iad fo'n mhallachadh ; oir tha e sgriobhta, is mallaichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithibh ata sgriobht' an leabhar an lagha chum an deanamh, Gal. iii. 10.

Cha robh a nis fiughair aig Criosduidh ri ni air bith ach am bàs, agus thòisich e ri èigheach gu cràiteach, a' toirt a mhìle mallachd air an àm a thachair e air Glioc-as-Saoghalta ; a' sior ràdh nach robh ann ach amadan a chionn gun d'èisd e r'a chomhairle : bha e fos fo mhoran nàire, do bhri gun do chuir e impidh air le briathraibh feolmhor, gun do thrèig e an t-slighe cheart. Air dha bhi mar so chuir e chomhairl a rìs ri Soisgeulach ann am briathraibh mar iad so a leanas.

*Croìsduidh.* Ciod i do bharail ? An ion dùil a bhi agam ri tròcair ? Am faod mi nis dol air m' ais, agus dol a rìs suas a chum an doruis. Nach cuirear cùl rium air a shon so, agus mo chuir air m'ais fo nàire ? 'S duilich leam gun d' eisd mi ri comhairl an duine so : Ach am faodar maitheanas a thoirt dhomh ?

*Soisgeulach.* An sin thuirt Soisgeulach ris, Tha do pheacadh ro-mhor, oir tha thu coireach de dha chionta mhor ; thrèig thu 'n t-slighe cheart, gu imeachd ann an slighe thoirmisgte ; gidheadh gabhaidh an dorsair riut, oir tha deagh-rùn aige do dhaoine : Amhain, bi air t-fhaicill nach pill thu a thaobh a rithist, air eagal gun cuirear as dut air an t-slighe, 'n uair a lasas fhearg. An sin chuir Chriosduidh e fein na uidheam gu dol air ais ; agus an deigh do Shoisgeulach a phògadh, dh'amhairc e air le fiamh-gàire, agus ghuidh e deagh shoirbheacha dha. Mar sin dh'fhalbh e an cabhaig, gun fhacal a ràdh ri aon neach a thachair air, agus ged a labhradh iad ris, cha tugadh e freagradh dhaibh. Dh' imich e mar neach a bhiodh a' coiseachd air talamh toirmisgte, gun bhi ga

mheas tearuinte gus an d'rainig e rìs an t-slighe air an robh e' nuair chomhairlich Gliocas-saoghalt' as e. Agus an ceann tamuill rainig e'm bealach: Agus bha sgriobhta os ceann an doruis, Buail, agus fosglar dhut e, Mat. viii. 8. Uime sin bhuail e uair no dha ag ràdh :—

"An leigair mis' a nis a steach ?
Ged tha mi truaillidh 'm beus ;
Ma leigear seinnidh mi do'm Thriath,
Cliù shiorruidh feadh gach rè."

An sin thainig duine faicilleach a dh'ionnsaidh an doruis gam b'ainm Deagh-ghean, a dh'fhiosraich co bha'n sin ? cia as a thainig e ? agus ciod a bha e 'g iarraidh ?

*Crìosduidh.* 'S e th'ann peacach bochd trom-luchdaichte: thainig mi o Bhaile-an-Leir-sgrios, agus tha mhiann orm dol chum Sliabh Shioin, chum gun saorar mi o'n fheirg ri teachd: dh'innseadh dhomh gur h-ann tro'n bhealach so a tha'n rathad, uime sin 's math leam fheoraich an deonach leat-sa mo leigeadh a steach ?

*Deagh-ghean.* 'S deoin leam do ghabhail a stigh, thuirt e, agus dh'fhosgail e'n dorus.

Agus an uair a bha Criosduidh a' dol a steach, tharruinn Deagh-ghean leis e. An sin dh'fheoraich Criosduidh dheth, ciod bu chiall da sin ? thuirt e ris, Goirid o'n dorus so tha daighneach laidir air am beil Beelsebub na uachdaran: agus tha e-fein agus iadsan a tha maille ris, cleachdta ri saighdean a thilgeadh orrasan a thig a chum an doruis so, a dh'fheuchainn an urrainn iad cur as daibh man tig iad a steach.

An sin thuirt Criosduidh, Tha aiteas agus eagal orm. 'San uair a thainig e stigh, dh'fheoraich an dorsair dheth co a sheol an sud e.

*Crìosduidh.* Dh'iarr Soisgeulaich orm teachd gu ruig a so, agus bualadh, agus gun innseadh tusa dhomh ciod a dheanainn.

*Deagh-ghean.* Tha dorus fosgailte fa d' chomhair, agus cha'n urrainn aon neach a dhunadh.

*Crìosduidh.* A nis tha mi teannadh ri toradh mo chunnairt a shealbhachadh.

*Deagh-ghean.* Ach cionnas a thainig thu a t'-aonar ?

*Crìosduidh.* Do bhrigh nach do mhothaich a h-aon diubh an cunnart mar mhothaich mise.

*Deagh-ghean.* An robh fios aca gun d'fhalbh thusa ?

*Crìosduidh.* Bha, chunnaic mo bhean agus mo chlann mi, agus ghlaodh iad rium pilleadh cuideachd; ach cha tug mi èisdeachd dhaibh, agus dh'fhàlbh mi.

*Deagh-ghean.* Ach an do lean aon neach thu gu impidh chuir ort pilleadh?

*Crìosduidh.* Lean, an da chuid Ceann-laidir agus Socharach: ach 'n uair a thuig iad nach gabhainn an comhairle, phill Ceann-laidir dhachaidh: ach thainig Socharach tamull beag maille rium.

*Deagh-ghean.* Ach c'arson nach d'thainig e'n fhad so?

*Crìosduidh.* Thainig sinn cò'lath, gus an tainig sinn Slochd-na-mi-mhisnich, far 'n do thuit sinn gu grad: 'S an sin dh'fhàillinich misneach mo chompanaich, 's cha tigeadh e ni b'fhaide. Ach air dha faighinn a mach air an taobh a b'fhaisg' air a thaigh, thuirt e rium gun sealbhaichinn an tìr shona sin am aonar air a shonsa. Mar sin dh'imich e roimhe; agus thainig mise mar so.

*Deagh-ghean.* An sin thuirt Deagh-ghean, mo thruaighe, an duine bochd, am beil gloir nam flaitheas cho suarrach leis-san 's nach b'fhiù leis beagan dragh a ghabhail a chionn ruighinn oirre.

*Crìosduidh.* Gu deimhinn, dh' innis mi'n fhirinn mu Shocharach: agus nan innsinn an t'iomlan umam fein, cha mhòr eadar-dhealachadh a bhiodh eadar ruinn. Chaidh e-san gun teagamh air ais da thaigh fein, ach chaidh mise a thaobh air slighe a bhàis, oir chuireadh impidh orm gu sin a dheanamh le dian-earail Ghliocais-Shaoghalta.

*Deagh-ghean.* Mo thruaighe, an do thachair e-san ort? Am b'àill leis thu dh'iarraidh fuasgladh o'n fhear A-reir-an-lágha? Tha iad le chéile gu carach, cealgach. Ach an do ghabh thu chomhairle?

*Crìosduidh.* Ghabh, cho fad 's a bha chridhe agam: Chaidh mi dh'iarraidh A-reir-an-lagha, gus an robh eagal orm gun tuiteadh a bheinn a th'aig a thaigh air mo cheann; 'san sin b' eigin domh stad.

*Deagh-ghean.* 'S ioma neach do'n tug a bheinn sin am bàs, agus bheir i bàs ioma neach fathast; 'S math nach do chuir i as dut.

*Crìosduidh.* Gu firinneach cha'n aithne dhomh ciod a tharladh dhomh, mar tachradh gu sealbhach Soisgeulach orm a rìs, am feadh a bha mi meoraich ciod a dheanainn: Ach b'ann de thròcair Dhé gu'n tainig e'm ionnsaidh,

no cha 'tiginn am feasd an fhad so. Ach a nis thainig mi, mar tha mi ; agus bu mhò bu chuibhe dhomh bhi air mo chuir gu bàs leis a bheinn ud, no bhi mar so cho dana 's bhi labhairt ri m' Thriath. Ach O ! nach sona dhomhsa gun d'fhuair mi mo gabhail a stigh 'an so ?

*Deagh-ghean.* Cha'n àbhaist duinn cùl a chuir ri aon neach, ge b'e ni a ni iad m'an tig iad. Cha tilgear air aon chor a mach iad ; air an aobhar sin, a dheagh Chriosduidh thig leamsa c'ar tamull beag, agus teagaisgidh mi dhut m'an t-slighe air an eigin dut imeachd. Seall romhad ; am faic thu'n rathad cumhang ud : sin an t-slighe air an eigin dut imeachd : Rinneadh i leis na priomh athairichean, na fàidhean, Criosd agus na h-Abstoil, agus tha i cho direach 's is urrainn d'i bhith : 'Si so an t-slighe air an eigin dut-s' imeachd.

*Crìosduidh.* Ach, arsa Criosduidh, am beil car a null no nall ann, leis am faod an coigreach dol am mearachd ?

*Deagh-ghean.* Tha ioma car ; tha iad gu farsuinn fiar : ach faodaidh tusa 'n t-slighe cheart aithneachadh o'n t-slighe dhochair a chionn gur i 'n t-slighe cheart a tha a mhàin gu direach cumhang, Mat. vii. 14.

An sin chunnaic mi am aisling, gun d'fhiosraich Criosduidh dheth, am b' urrainn da cuideachadh a dheanamh ris mu'n eallach a bh' air a mhuin a chuidhteacha ; oir fathast cha d'fhuair e bhi cuihte dh'i ; 's cha mho a b'urrainn da air aon chor gun chobhair.

Dh'innis e dha, A thaobh t-eallaich, giulain leatha c'ar beagan, gus an tig thu gu ionad na saorsa : oir an sin tuitidh i dhiot leatha fein.

An sin thòisich Criosduidh r'a leasraidh a chrioslachadh chum imeachd air a thurus. Agus dh'innis am fear eile dha ; 'Nuair a thàradh e beagan o'n dorus, gun tigeadh e gu taigh an Fhir-mhìnichidh ; gum buaileadh e aig an dorus, agus gun nochdadh e dha nithe ro-òirdheirc. An sin ghabh Criosduidh beannachd le charaid, agus thuirt e ris a rìs, Gun soirbhicheadh Dia leat. Mar sin dh'imich e gus an tainig e taigh an Fhir-mhìnichidh, aig an do bhuail e uair no dha ; fadheoidh thainig neach a chum an doruis, a dh'fheoraich :—" Co tha 'n sin ?"

*Crìosduidh.* Tha'n so fear-turuis, air an d'iarr fear-eòlais air fear-an-taighe so, guth a dheanamh aige chum mo bhuannachd : b'àill leam, uime sin, labhairt ri fear-

an-taighe. Chaidh gairm air fear-an-taighe agus thainig e far an robh Criosduidh agus dh'fheòraich e ciod a bh'air aire?

*Crìosduidh.* Thuirt Criosduidh, 's duine mise a thainig o Bhail-an-leir-sgrios, agus tha mi dol chum Sliabh Shioin ; agus thuirt am fear a th'aig an dorus air ceann na slighe so rium, nan deanainn guth an so, gum foillsicheadh tusa dhomh nithe taitneach, a dheanadh còmhnadh rium air mo thurus.

*Fear-mìnichidh.* An sin thuirt am Fear-mìnichidh ris, Thig a stigh ; Nochdaidh mise nithe bhios feumail dhut. Thug e àithne da òglach coinneal a lasadh, agus dh'iarr e air Criosduidh a leantuinn ; agus thug e steach e do sheomar uaigneach, 's dh'iarr e air òglach dorus fhosgladh, leis am faca Criosduidh dealbh duine fior shocrach an crochadh ris a bhalla, agus b'e so a choslas : bha shùilean ag amharc ri neamh, an leabhar a b'fhearr na laimh, lagh na firinn sgriobht' air a bhilibh, bha'n saoghal air a chùl, sheas e mar a' tagradh ri daoine, agus bha crùn an crochadh os ceann a chinn.

*Crìosduidh.* An sin thuirt Criosduidh, ciod is ciall da so?

*Fear-mìnichidh.* An duine is e so a dhealbh, is aon á mìle e : 'S urrainn da clann fhaighinn, bhi ri saothair leo, agus an altrum nuair a bheirear iad (1 Cor. iv. 15. Gal. vi. 19.) agus mar a chi thu e le shùilibh togta ri neamh, an leabhar is fearr na laimh, agus lagh na firinn sgriobht' air a bhilibh ; 's ann a dh'fheuchainn dutsa gur e obairsan a bhi foillseachadh nithe dorcha do pheacaich eadhon mar tha thu ga fhaicinn na sheasamh a'tagradh ri daoine Agus leis mar tha thu faicinn an t-saoghail mar air a chùl, agus crùn an crochadh os a cheann, tha sin a nochdadh dhut, a chionn gun do chuir e an suarrachas na nithibh a tha làthair, air son na spèis a th' aige do sheirbheis a mhaighstir ; gu'm beil e cinnteach, san athshaoghal, gum faigh e crùn glòire mar a dhuais. A nis thuirt e, Nochd mi an dealbh so dhut air tùs, a chionn gur h-e 'n duine a tha a dhealbh an so an t-aon duine gan tug Triath an àite, chum a'm beil thus' a' dol, comas do stiùireadh anns gach ionad docair fad do thurais : Air an aobhar sin gabh sàr-bheachd air na nochd mi dhut ; agus cuimhnich air na chunnaic thu, 'n t-eagal gun tachair ort air do thurus iadsan a ghabhas os laimh

do threòrachadh air an t-slighe cheart, 'n uair is ann a tha iad gad' chlaonadh gu bàs.

An sin ghlac e air laimh dheis e, agus thug e steach e do sheomar mòr a bha làn de dhuslach tioram, a chionn nach robh e idir ga sguabadh : agus an deigh dha amharc air rè seal, dh'àithn am Fear-mìnichidh do dh' fhear a sguabadh ; ach 'n uair a thòisich e ra sguabadh, bha'n duslach tioram ag èirdh cho anabarrach, 's nach mòr nach do thachd e Criosduidh. An sin thuirt am Fear-mìnichidh ri Cailin a bha laimh ris, Thoir an so an t'-uisge, agus crath air an t-seomar e ; agus an nuair a rinn i sin ghabh an seòmar sguabadh gu glan taitneach.

*Criosduidh.* An sin thuirt Criosduidh, Ciod is bhrigh dha so?

*Fear-mìnichidh.* Fhreagair am Fear-mìnichidh: 's e'n seomar so cridhe an duine nach deach' riamh a naomhachadh le gràs an t-soisgeil : 's e'n duslach a pheacadh gin, agus a thruailleachd o'n leth a stigh a shalaich an duine gu h-iomlan. E-san a thòisich air tùs ri sguabadh b'e'n Lagh e ; ach b'e'n neach a chrath an t-uisg air an Soisgeul. Ach a chionn gum faca tu cho luath 's a thoisich a cheud neach ri sguabadh gun do sgapan duslach suas feadh an t-seòmair cho mòr 's gun robh e'n cunnart do thacadh, tha so a' nochdadh dhut gur ann a tha'n lagh trid oibreachadh a' neartachadh agus a' beothachadh a pheacaidh, an àite a chridhe a ghlanadh uaithe, eadhon, mar tha e ga nochdadh agus ga thoirmeasg ;oir cha 'n 'eil e buileachadh a chumhachd gu cheannsachadh, Rom. vii. 6. ; 1 Cor. xv. 56. ; Rom. v. 20.

A rithist, mar chunnaic thu 'n cailin a' crathadh an uisg' air an t-seomar, leis 'n do ghlan e gu h-ealamh taitneach ; tha so a' feuchainn dut 'n uair a thig an soisgeul le chumhachd blasda drùighteach do'n chridhe, mar sin gu'm beil am peacadh air a cheannsachadh, agus gu'm beil an t-anam air a ghlanadh tre chreideimh, agus air a dheanamh iomchuidh gu rìgh na glòir a ghabhail tàmh ann, Eoin xv. 3. ; Eph. v. 20. ; Gniomh. xv. 9. ; Rom. xvi. 25, 26. ; Eoin xv. 13.

Os barr chunnaic mi am aisling, gun d'rug am Fear-mìnichidh air laimh air, agus threòraich e do sheomar beag e, far an robh da leanabh bheaga nan suidhe. B'e ainm an dara fir Buaireas, agus an fhir eile Foighidinn.

Bha Buaireas ro-neo-thoilichte, ach bha Foighidinn ro-chiùin. An sin dh'fheoraich Criosduidh, Ciod is cion-fath air mi-thoileacha Bhuaireis? Thuirt am Fear-minichidh, B'àill le'n Uachdaran araon gum feitheadh iad r'an nithe math gu toiseach na h-ath-bhliadhna; ach 's deonach le Buaireas an t-iomlan fhaighinn an dràsda: ach tha Foighidinn toileach fuireach ris an àm.

An sin chunnaic mi gun tainig neach a dh'ionnsuidh Bhuaireis, a thug dha sporan ionmhais, agus thaom e aig a chosan e; thrus e suas e, agus rinn e gairdeachas air a shon; agus rinn e gàire fanaid mu Fhoighidinn; ach an ceann uine bheag mhothaich mi gun do struigh e 'n t-iomlan air falbh, agus nach d' fhan a bheag aige ach broineagan gun seadh.

*Criosduidh.* An sin thuirt Criosduidh ris an Fhear-mhìnichidh, mìnich so dhomh ni 's mò.

*Fear-mìnichidh.* Agus thuirt e ris, Is samhladh an da òigear ud; Tha Buaireas na shamhladh air fir an t-saoghail so, agus Foighidinn air fir an t-shaoghail eile; oir, mar chunnaic thu gum b'àill le Buaireas an t-iomlan a shealbhachadh am bliadhna; 'se sin r'a ràdh, san t' saoghal so; 's amhuil fir an t'-saoghail so; 's math leo an nithe math uile fhaotainn san àm, gun fhuireach ris an ath-bhliadhna; 'se sin, gus an ath-shaoghal, chum an nithe maithe fhaotainn. Tha 'n gnath-fhacal so ni's druightich orra. "Gur fearr aon eun san laimh no dhà-dheug air iteig," na gach fianuis dhiadhaidh mu mhathas an t-saoghail ri teachd. Ach leis mar chunnaic thu, gun do struigh e 'n t-iomlan an ùine ghearr, agus nach d'fhuirich a bheag aige ach nithe gun seadh; 's amhuil a thàrlas dan leithid sin de dhaoine aig deireadh an t-saoghail so.

*Crìosduidh.* An sin thuirt Criosduidh, Tha mi nis a faicinn gur i Foighidinn is fearr air ioma' dòigh. *Air tus.* A chionn gun d' fhuirich i ris na nithe math. Agus a rithist, fòs gum bi a cuibhrionn-san a lathair 'nuair a striudhear a chuid-san.

*Fear-mìnichidh.* Cha 'n e mhain sin, ach faodar a chuir ris ga chliùthacha, nach searg gloir an ath-shaoghail am feasd; ach gun teirig na nithe a bhuineas do'n bheatha so an uine ghearr. Air an aobhar sin cha robh na h-urrad aobhair aig Buaireas fanaid a dhèanamh air Foighidinn, chionn gun d'fhuair e a nithe math an toiseach,

ach bithidh deagh aobhar aig Foighidinn fanaid a dhèanamh air-san, a chionn gun d'fhuair e a nithe math fa dheireadh: oir feumaidh toiseach aite thoirt do 'n deireadh, do bhrìgh nach 'eil an deireadh ann fathast; oir cha tabhair an deireadh aite do ni air bith; a chionn nach comasach aon ni a theachd 'na dhéigh; uime sin theirear mu 'n Gheòcaire shaoibhir. "Fhuair thusa do nithe maith ri àm dhut bhi beò; agus Lasarus mar an ceudna a nithe olc; ach a nis a ta e-san a' faotainn solais, agus tha thus' mar an ceudna air do phianadh." Luc. xvi. 25.

*Crìosduidh.* Tha mi leis a sin a' toirt fainear nach còir a bhi déigheil air na nithibh a ta lathair, ach fuireach gu foighidneach ris na nithe a ta chum teachd.

*Fear-mìnichidh.* 'S ceart a thuirt thu sin; "oir tha na nithe a chithear aimseireil, ach na nithe nach faicear sìorruidh." Cor. iv. 18. Ach ged a tha so mar sin, gidheadh tha na nithe a ta làthair, agus ar n-ana-mianna feòlmhora cho dlù an dàimh r'a chéile; agus a rìs, do bhrìgh gu'm beil nithe ri teachd agus nithe feòlmhora nan coigrich d' a chéile; 's ann uime sin ma ta, a tha cheud ni dhiubh so gu h-obann a' taisbeanadh cairdeis, agus a tha astar cho fada air a chumail eadar e sin agus an dara ni. Rom. vii. 15—25.

Chunnaic mi an sin am aisling, gun do ghlac a'm Fear-mìnichidh Criosduidh air làimh, 's gun do threòraich se e gu ionad anns an robh teine losgadh ri balla, agus aon 'na sheasamh laimh ris, a' sior thilgeadh uisg' air a chum a chuir as; gidheadh 's ann bu bhraise agus bu teotha a bha e gabhail.

An sin thuirt Criosduidh, Ciod is brìgh da so?

Thuirt am Fear-mìnichidh ris, 'S e 'n teine obair nan gràs a ta air oibreachadh 's a' chridhe; e-san a tha tilgeadh uisg' air gu chuir as is e an diabhal: ach a dh' aindeoin sin loisg an teine ni b'airde agus ni bu teotha, chì thu fòs an ceannfath mu 'n do thachair sin. Agus thug se e gu taobh eile a bhalla, far am fac' e duine le soitheach ola na làimh, a thaosg e do ghnàth, ach gu dìomhair, air an teine.

An sin thuirt Criosduidh, ciod is brìgh da so?

Fhreagair am Fear-mìnichidh, 'S e so Crìosd, a tha do ghnàth le ola nan gràs a' toirt air a h-aghaidh na h-oibre a thòisich cheana anns a' chridhe: 's a tha a dh' aindeoin na dh'-fhaodas an droch-spiorad a dhèanamh, a'

cumail anmanna 'shluaigh do ghnàth ann an deagh fhonn, 2 Cor. xii. 9. Agus leis mar a chunnaic thu 'n duine a bh'air cùl a' bhàlla a' sìor bheothachadh an teine, tha so a' teagasg dhut gur deacair do na creidich a thoirt fainear mar tha obair nan gràs air a cumail suas anns an anam.

Chunnaic mi mar an ceudna, gun do ghabh am Fear-mìnichidh a rìs air laimh e, 's gun do threòraich se e gu ionad taitneach, far an robh lùchairt àluinn air a togail, a bha ro-thaitneach do'n t' sùil; ni a thug mòr thoil-inntinn do Chriosduidh; chunnaic e mar an ceudna muinntir àraidh ag imeachd air a mullach, a bha air an sgeudachadh le h-òr.

An sin thuirt Criosduidh, am faod sinne dol a steach innte?

An sin ghlac am Fear-mìnichidh air làimh e, agus threòraich se e gu dorus na lùchairte; agus feuch bha aig an dorus buidheann mhor dhaoine, a bha cho déigheil air dol a stigh, ach cha robh chridhe aca. Shuidh fòs duine aig taobh bùird astar beag o 'n dorus, le leabhar, agus inneal sgrìobhaidh air a bheul-thaobh, a chuir sìos ainm gach neach a rachadh a stigh: chunnaic e mar an ceudna, gun robh anns an dorus nan seasamh daoine fo'n armaibh chum a choimhead, a' cuir rompa gach ciurradh agus dolaidh a deanamh orrasan leis am b'àill dol a stigh. Le so fhaicinn, bha rud-eigin ioghnadh air Criosduidh: fa dheoidh, 'n uair a leum gach fear air ais le eagal roimh na daoine bha fo'n armaibh, chunnaic Crìosduidh duine fearail calma 'teachd da ionnsuidh-san a bha na shuidh gu sgrìobhadh, ag ràdh ris, cuir sìos m' ainmse, agus 'n uair a rinn e sin, chunnaic e 'n gaisgeach a' tarruinn a chlaidheimh, 's a' cuir clogaid mu cheann, 's a' dol le uile neart chum an doruis far an robh na daoine armaichte, a thug an aon aghaidh gharbh air; ach cha b'ann air a mhì-thapadh a chaidh e-san, ach thòisich e r'an slachdadh thall 's a bhos, le garbh bheuman fuilteach. Mar so' an déigh dha iomadh creuchd fhaighinn agus a dhìoladh orrasan le 'm b'àill a chumail a mach, Mat. xi. 12. Gnìomh. xiv. 22.; rinn e rathad troi' 'n iomlan aca a steach do'n lùchairt; agus air faicinn sin daibh rinn iadsan a bha stigh gàir' eibhinn, eadhon, iadsan a bha coiseachd air mullach na lùchairte, ag ràdh;

Thig thusa steach le caithream buaidh,
'S bithidh glòir bhith-bhuan dhut mar dhuais.

Mar sin thàr e steach, agus chaidh éideadh le trusgan cosmhuil riusan, a bha stigh. An sinn rinn Crìosduidh smèide gàire, agus thuirt e, air leam, gu deimhinn, gu'm beil mi tuigsinn brìgh nan nithe sin.

A nis arsa Crìosduidh, leig leam triall. Cha leig fathast, ars' am Fear-mìnichidh, gus an nochd mi beagan tuille dhut, 's an sin falbhaidh tu air do thurus. Ghabh e rithist air làimh e, agus thug se e do sheòmar ro dhorcha far an robh duine na shuidh an crò iaruinn.

Le amharc air an duine so mheasadh neach gun robh e ro dhubhach; bha e na shuidh ag amharc air an làr, a' fàsgadh a làmh, agus a chridhe gu briste le osnaich. An sin thuirt Crìosduidh, Ciod is ciall da so? Agus thuirt am Fear-mìnichidh ris, labhairt ris an duine.

An sin thuirt Crìosduidh ris an duine, Cò thusa? Fhreagair an duine; 'S mi an tì nach bu mhi aon uair.

*Crìosduidh.* Cò bu tu aon uair?

*Duine.* Thuirt an duine, Bha mi aon uair am fhear aidmheil sgiamhach, taitneach, Luc. viii. 13, araon am bharail féin agus dhaoin eile: bha mi aon uair, air leam, iomchuidh air flaitheas, bha aiteas orm a' smaoineachadh gu'm faighinn dol a steach ann.

*Crìosduidh.* Seadh, ach cô thu a nis?

*Duine.* 'S duine eu-dòchasach mi, agus tha mi air m'ioma-dhruideadh ann, mar anns a chrò iarruinn so, Cha 'n urrainn dhomh dol as! Mo thruaighe a nis cha'n urrainn!

*Crìosduidh.* Ach cionna a thàinig thu chum na h-inbhe so?

*Duine.* Leig mi dhìom faire agus a bhi suidhichte; leig mi srian le m'ana-miannan; pheacaich mi 'n aghaidh soluis an fhacail, agus mathais Dé: chuir mi doilgheas air an Spiorad agus dh'fhàg e mi; bhuair mi an diabhol, agus thàinig e m' ionnsaidh; bhrosnaich mi Dia gu feirg, agus threig e mi: chruadhaich mi mo chridhe cho mòr 's nach *comasach* dhomh aithreachas a ghabhail.

An sin thuirt Crìosduidh ris an Fhear-mìnichidh, ach am beil aobhar dòchais aig a leithid so de dhuine? Feòraich dheth, ars am Fear-mìnichidh.

*Crìosduidh.* An sin thuirt Crìosduidh, An ion dochas

a bhi agad ri cobhair, no'n eigin dut bhi air do chumail ann an crò an Eu-dòchais so ?

*Duine.* Cha' n 'eil dòchas idir agam ri cobhair.

*Crìosduidh.* C'arson ? tha'm Fear-saoraidh ro-thruacanta.

*Duine.* Ged a tha, Chéus mise dhomh féin, as ùr e, (Eabh. vi. 6.) rinn mi tàir air a phearsa, (Luc. xix. 14.) rinn mi tàir air fhìreantachd ; mheas mi fhuil mar ni mì-naomha ; rinn mi tailceas air Spiorad nan gràs ; (Eabh. x. 28, 29.) uime sin dhuin mi mi féin a mach o chòir air gach gealladh ; agus cha'n 'eil ni an dàn domh a nis ach bagraidhean, bagraidhean uamhasach, bagraidhean eagallacha, breitheanas cinnteach agus fearg theinnteach, a sgriosas mi mar eas-caraid.

*Crìosduidh.* C'arson a thug thu thu fein chum na h-inbhe so ?

*Duine.* Air son ana-mianna sòlais, agus buannachd an t-saoghail so ; nithe le'n sealbhachadh o'n robh duil agam mòr thoilinntinn fhaighinn : ach tha gach ni dhiubh a nis gam theumadh agus ga m' lot mar chnuimh ghnàth-chlaoidhtich.

*Crìosduidh.* Nach urrainn dut fathast aithreachas a ghabhail agus pilleadh ?

*Duine.* Dhiùlt Dia aithreachas domh. Cha'n 'eil fhacal a' toirt misnich dhomh gu creidsinn ; ni h-e a mhàin sin, ach dhuin e-féin a stigh sa chrò iaruinn so mi a's nach 'eil e'n comas fir an domhain mo chuir fasgaoil. O a shìorruidheachd ! a shìorruidheachd ! Cionnas a chathaicheas mi ris an truaighe is eiginn teachd orm fad bith-bhuantachd ?

*Fear-mìnichidh.* An sin thuirt am Fear-mìnichidh ri Crìosduidh, Cum truaighe an duine so a'd' chuimhne, agus cumaidh e do ghnàth air t-fhaicill thu.

*Crìosduidh.* Seadh, arsa Criosduidh, is eagallach an ni so, Gun deònaicheadh Dia dhomh bhi faicilleach agus ciallach, 's a ghuidhe gun seachain mi aobhar truaighe an duine so. Nach mithich dhomh a nis bhi triall air mo thurus ?

*Fear-mìnichidh.* Fuirich gus am feuch mi aon ni eile dhut, 's an sin falbhaidh tu air do thurus.

Mar so glac e rithist air làimh Crìosduidh, agus threòraich se e do sheòmar far an robh neach ag éiridh as a leabaidh ; agus mar bha e cuir uime a thrusgain, bha e air

ball-chrith. An sin thuirt Crìosduidh, C'arson a tha'n duine so air chrith cho mòr? Thuirt am Fear-mìnichidh ris, innis do Crìosduidh c'arson a tha thu air chrith, agus mar so thòisich e air a radh, An raoir 'nuair bha mi m' chadal, bhruadair mi, agus feuch dh'fhàs na nèamhan ro-dhorcha: thàinig fòs dealanach agus tàirneanach ro-mhor a chuir anabharr eagail orm: dh'amhairc mi suas am aisling, agus chunnaic mi neoil gu neo-bhaigheil air am fuadachadh le gaoith; agus chuala mi fuaim labhrach trompaid, agus duine na shuidh air neul agus mìltean a dh'ainglibh fhlaitheis a' frithealadh dha: bha iad uile nan teine lasarach; bha na nèamhan fòs nan lasair theine. Chuala mi'n sin guth, ag radh, "Eiribh agus thigibh, sibhse tha marbh, chum breitheanais:" agus leis a sin sgoilt na creagan, dh'fhosgail na h-uaighean, agus thàinig na mairbh a bh'annt' a mach: bha cuid dhiubh ro ait, ag amharc suas; agus bha cuid eile dhiubh ag iarraidh iad fein fhalach fo na beanntaibh. An sin chunnaic mi'n duine bha na shuidhe air an neul a'fosgladh an leabhair, 's ag iarraidh air an t-sluagh teachd am fagus. Gidheadh, a thaobh lasair gharg a bha teachd a mach 's a' dol roimhe, bha astar iomchuidh eatorra, mar bhios eadar breitheamh agus ciomaich anns an taigh-mhòid. 1 Cor. xv. 1 Tes. iv. 16. Iud. 15. Eoin v. 28, 29. 2 Tes. i. 8, 10. Taisb. xx. 11—14. Isa. xxvi. 21. Mic. vii. 16, 17. Salm v. 4. L. 1, 2, 3. Mal. iii. 2, 3. Dan. vii. 9, 10. Chuala mi mar an ceudna gairm air a toirt dhaibhsan a bha frithealadh air an Tì a bha na shuidhe air an neul, ag ràdh, Cruinnichibh ra chéile an cogul, am moll, agus an fhas-bhuain, agus tilgibh iad do'n loch loisgeach, Math. iii. 12; xiii. 30; xxiv. 30; Mal. iv. 1: agus leis a sin dh'fhosgail an slochd gun ìochdar dìreach far an robh mi am sheasamh á beul as an tàinig anabhara deataich agus eibhlean teine, le fathrum oilteil. Chaidh a ràdh ris a mhuinntir cheudna, "Cruinnichibh a stigh mo chruithneachd do m' shaibhlibh." Luc. iii. 17. Leis a sin chunnaic mi mòran air an giulan suas anns na neoil; ach chaidh mise fhàgail nan dèigh, 1 Thes. iv. 16, 17. Dh'iarr mi fòs gu mi féin fhalach, ach cha b'urrainn dhomh oir chum an neach a bha na shuidhe air an neul a shuil orm do ghnàth, thàinig mo pheacaidh am aire, agus dhìt mo choguis mi air gach làimh. Rom. ii. 14, 15. San iomaguinn so mhosgail mi a' m' shuain.

*Crìosduidh.* Ach ciod a chuir na h-urrad eagail ort roimh 'n t-sealladh ?

*Duine.* Shaoil mi gun tàinig latha bhreitheanais, agus nach robh mi deas fa chomhair : ach chuir so am barrachd eagail orm gu'n do chruinnich na h-aingil moran suas 's gun d'fhàg iad mise nan déigh ; agus fòs gu'n d'fhosgail ifrinn a beul dìreach far an robh mi a'm sheasamh. Bha mo choguis mar an ceudna gam chlaoi' agus air leam gun robh sùil a bhreitheamh do ghnàth orm, agus corruich 'na ghnùis.

An sin thuirt am Fear-mìnichidh ri Crìosduidh, an tug thu fainear na nithe sin ?

*Crìosduidh.* Thug, agus tha iad a' cuir eagail orm, agus a' toirt misnich dhomh.

*Fear-mìnichidh.* Ro-mhath, cum iad sin uile, ma ta, ann ad aire, chum gum bì iad mar bhioraibh ri d' thaobh gu d'chumail air t-aghaidh air an t-slighe air an eiginn dut imeachd. An sin thòisich Crìosduidh ri leasraidh a chrioslachadh, gu dol na uidheam fa chomhair a thuruis. An sin thuirt am Fear-mìnichidh ris, Gun robh an Comh-fhurtair do gnàth maille riut, a dheagh Chrìosduidh, chum do stiuireadh air an t-slighe a tha treòrachadh chun a bhaile nèamhaidh. Mar so dh'fhalbh Crìosduidh roimhe, ag ràdh :—

" 'N so chunnaic mi nith' annasach a's buannachdail dhomh féin ;
Nith' taitneach agus uamhasach gam' chuairteachadh 's gach ceum :
A chum thoirt orm gun tuiginn ceart na ghabh mi'n tùs os làimh,
Deònaich mo smuain bhi orra tric le dùrachd mhath na thrà.
'S ann air son so a nochdadh iad, Fhir-mìnichidh mo ghraidh,
A's taing dhut, anns an dealachadh, air son do dhìlseachd aigh."

Chunnaic mi am aisling, gun robh an rathad-mòr air an robh Crìosduidh gu triall air ioma-dhruideadh air gach taobh le balla, agus b' e ainm a' bhalla sin, slàinte, Isa. xxvi. 1. Suas mar so air an aobhar sin ruith Crìosduidh le throm eallach ach cha b'ann gun spàirn.

Ruith e mar so gus an d'thainig e bruthach chas, agus air an uchdan sin bha crann-céusaidh na sheasamh, agus beagan fodha bha uaigh. Air leam ann am aisling cho luath 's a thàinig Crìosduidh gu bun a chroinn-chéusaidh, gun d'fhuasgail eallach o ghuaillibh agus gun do thuit i sìos car air char, gus an d'thàinig i beul na h-uaighe, anns an do thuit i agus cha'n fhaca mi i ni's mo.

An sin bha Crìosduidh gu h-eatrom aighearach, agus

thuirt e le cridhe ait, " Dheònaich e dhomh fois trid amghair, agus beatha trid a bhàis." An sin sheas e re tamuill a bheachdachadh le h-ìognadh; oir bu ro iongantach leis gun d' thug aon sealladh de'n chrannchéusaidh air eallach tuiteam dheth. Nis air dha a bhi mar so a' beachdachadh agus a' caoineadh, gus na shil tobraichean a chinn an uisge sìos air a ghruaidhean, feuch thàinig triuir dhealrach da ionnsuidh, agus chuir iad fàilte air aig ràdh, " Sìth gun robh agad." Thuirt a cheud fhear dhiubh ris, " Tha do pheacaidh air am maitheadh dhut," Marc. ii. 5; thug an dara fear dheth éideadh riobagach, agus sgeudaich se e le caochladh trusgain: chuir an treas fear comharradh air clàr aodainn, Eph. i. 13. agus thug e dha *sgrìobhadh,* agus *seula* air, air an d'iarr e air amharc nuair a ruitheadh e, agus gu'n tugadh e seachad e aig an dorus nèamhaidh: Mar sin dhealaich iad ris. An sin leum Crìosduidh gu h-àrd le mòr aoibhneas, agus chaidh e air aghaidh a' canntaireachd gu cridheil:—

" Am feadh so thàinig mi le m'pheacadh sgìth.
A bha dhomh nan éire thruim gun fhois, gun sìth:
Gus 'n do thàr mi 'n so; gu ionad taitneach suairc,
Gu tùs mo shòlais; dh'fhaothaich air mo chruthas.
An so thuit an t-éire chuir orm spàirn,
Lasaich gach cuibhreach chum mi 'n sàs,
Is àghmhor dhomhs' an crann, san uaigh;
Ach 's àghmhoire na sin am Flath a thug orr' buaidh!

Chunnaic mi 'n sin ann am aisling, mar so gun deach' e air aghaidh, gus an tainig e chum glaice, far am fac e beagan bharr an rathaid, triuir dhaoine nan trom chadal, agus geimhlean air an casan. B'e ainm a h-aon diubh Sochair, an fhir eile Dearmad, agus ainm an treas fir Dànachd.

'Nuair chunnaic Crìosduidh an cor san robh iad, chaidh e d'an ionnsuidh, chum, na'm feudadh e, an dùsgadh; agus dh'èigh e, Tha sibh cosmhuil riusan a chaidleas 'am barr a chroinn, Gnàth. xxiii. 34. oir tha'n cuan mòr fodhaibh, slugan gun iochdar: Mosgalaibh, uime sin, suas, agus falbhaibh leamsa; agus ma bhios sibh toileach nì mise còmhnadh leibh chum 'ur cuibhreach fhuasgladh dhibh. Thuirt e a thuilleadh riu nan tigeadh e-san a tha dol m'an cuairt mar leomhann beucach na 'r caramh, 1 Pead. v. 8. tuiteadh sibh gun teagamh mar chobhartach leis. Leis

a sin thug iad sùil air, agus thuirt Sochair, cha'n fhaic mi cunnart air bith; thuirt Dearmad, Beagan tuille cadail; agus thuirt Dànachd, Suidheadh gach soitheach air a mhàs féin. Mar so laidh iad sìos a rìs gu cadal, agus dh'imich Crìosduidh air a thurus, Gnath. xxiii. 24.

Gidheadh, bu duilich leis a smuainteachadh, gun robh daoin' a bha ann an cor cho cunnartach, cho neo-shuimeil air caoimhneas an neach a thairg an còmhnadh cho saor, le 'n dùsgadh, a' comhairleachadh dhaibh agus a' tairgse còmhnadh leo gus an cuibhreach fhuasgladh. Air dha bhi mar so fo thrioblaid, chunnaic e dithis dhaoine a leum thar a bhalla, a bh'air taobh clì na slighe chumhainn; agus choisich iad gu h-eallamh suas ris. B'e ainm fir dhiubh Riaghailt, agus ainm an fhir eile Cealgaireachd. Ceart mar thuirt mi, rug iad air, agus thòisich e ri cainnt riu:

*Crìosduidh.* Cia as a thàinig sibh, a dhaoin' uaisle, agus c'àit a tha sibh a' dol?

*Riaghailt* agus *Cealgaireachd.* Rugadh sinn an tìr Gloir-dhìomhain, agus tha sinn a' dol gu Sliabh Shioin a dh'iarraidh cliù.

*Crìosduidh.* C'arson nach tàinig sibh a stigh air an dorus a tha aig toiseach na slighe? Nach aithne dhuibh gum beil e sgrìobhta, "Gur gadaich agus fear-reubainn e-san nach tig a stig air an dorus, ach a théid suas air sheol eile," Eoin x. 1.

*Riaghailt* agus *Cealgaireachd.* Thuirt iad gun robh dol chum an doruis air a mheas le muinntir an dùthcha-san tuille 's fad' as an rathad; agus gum b' abhaist daibh an t-aithghearr a ghabhail agus streap thar a bhalla mar rinn iadsan.

*Crìosduidh.* Ach nach measar e mar chionnt an aghaidh Uachdarain a bhaile chum am beil sinne dol, mar so, ain-neart a dhèanamh an aghaidh a thiol fhiollsichte.

*Riaghailt* agus *Cealgareachd.* Thuirt iad ris, air son sin deth Nach ruigeadh e a leas dragh a chuir air féin mu thimchioll; oir gum b'e gnàth an àite o cheann mìle bliadhna a dheanamh mar rinn iadsan.

*Crìosduidh.* Ach thuirt Crìosduidh, An seas'ur gnàth-achadh-sa an làthair breitheimh?

*Riaghailt* agus *Cealgareachd.* Thuirt iad ris gum meas-adh breitheamh sam bith, neo-chlaon-bhreitheach, ghnath-achadh a bh'air chois o chionn cor a 's mìle bliadhna

làn cheadaichte, agus obarr, thuirt iad, ma thig sinn air an t-slighe, ciod an umhaill cia an dòigh air an tig sinn ann: Cha'n 'eil thus' ach air an t-slighe ged thàinig thu stigh air an dorus; agus tha sinne mar an ceudna oirre, ged nach d' rinn sinn ach an gàrradh a leum: Ciod a nis is feàrr do chor-sa no ar cor-ne?

*Crìosduidh.* Tha mis' ag imeachd a réir orduigh mo mhaighstir; tha sibhs' ag imeachd a réir obair bhorb 'ur faoin-bharailean féin. Tha sibhse chean' air 'ur meas mar mheirlich le Triath na slighe, uime sin 's eagal leam nach faighear 'n ar daoine firinneach sibh aig ceann 'ur turuis. Thàinig sibh as 'ur ceann féin gun e-san g'ar seòladh, agus théid sibh a mach libh féin as eugmhais a thròcair.

Cha d'thug iad ach beag freagraidh air so; ach a mhàin gu'n dubhairt iad ris an aire thoirt air féin. Chunnaic mi gun deach' iad air an aghaidh gach fear a rathad féin, gu'n mhòran cainnt r'a chéile, mach o gun dubhairt iad ri Crìosduidh, nach robh teagamh aca, gun coimhead-adh iad reachdan agus òrduighean cho cothromach ris-san; uime sin, thuirt iad ris, cha'n faic sinn ciod sam beil thu ag eadar-dhealachadh uainne, saor o 'n chòta sin a th'air do dhruim, a thugadh dhut a réir ar barail-ne chum do lomnochd no do naire fhalach.

*Crìosduidh.* Cha tèarnar sibh le laghannaibh agus le òrduighibh, a chionn nach d'thàinig sibh a stigh air an dorus. Gal. i. 16. Agus a thaobh a chòta so a th' air mo dhruim, fhuair mi e o Thighearna na tìre chum am beil mi dol; agus sin ceart mar thuirt sibh, a chòmh-dachadh mo nàire: Agus 's comharradh leam e air a dheagh-ghean do m' thaobh gun d' fhuair mi e; oir cha robh agam ach broineagan roimhe so: agus, os barr, mar tha mi 'g imeachd tha mi gam thoileachadh féin leis a bheachd so, Gur cinnteach 'n uair a thig mi chum geata a bhaile, gun aithnich Triath an àite mi, o'n a tha chòta air mo dhruim: trusgan a thug e gu saor dhomh an latha bhuin e dhìom mo luideagan. A bharr air sin, tha comharadh agam uaith an clàr m' eudainn, theagamh ged nach d'thug sibhs' an aire, a chuir aon de luchd-fritheal-aidh ionmhuinn mo Thighearn ann air an latha a thuit m' eallach dhìom. Os barr air sin, thugadh dhomh air nàm cheudna sgrìobhadh naisgte a bhithinn a' leughadh a neartachadh mo dhòchais mar thriallainn air an t'slighe:

Dh' iarradh orm a thoirt seachad aig an dorus nèamhaidh, mar chomharradh gum b'e mo bheatha gu dol a stigh; tha mi'n amharus gum beil na nithe sin uile a dh' easbhuidh oirbhse, agus sin a chionn nach d' thàinig sibh a stigh air an dorus. Cha d'thug iad freagradh do na nithibh sin, ach dh' amhairc iad air a chéile, agus rinn iad gàire. An sin chunnaic mi gun d'imich iad cuideachd, ach bha Crìosduidh a' cumail air thoiseach, agus a' cainnt ris féin, air uairean ag osnaich, agus air uairean eile an àrd thoilinntinn: Bhiodh e air uairean a leughadh an sgrìobhaidh a fhuair e o fhear de na daoine deàlrach, leis am biodh e air a bheothachadh.

Bheachdaich mi, agus chunnaic mi gu'n deach' iad uile air an adhart gus an d'thàinig iad bun Bruthaich-na-h-èiginn, far an robh tobar; bha mar an ceudna san ionad dà rathad eile a bharr air an rathad a thàinig dìreach o'n dorus; bha aon diubh dol chum na làimhe clìthe, agus aon eile chum na laimhe deise aig iochdar na bruthaich, ach bha 'n t-slighe chumhann a' dol dìreach an àird, agus 's e ainm na bruthaich *éiginn* no *deacair*. Chaidh Crìosduidh a nis suas chum an taobair, Isa. xlix. 10. agus dh'òl e a shàth as, agus thòisich e rithist ri dìreadh, ag ràdh:—

"Ge h-àrd a' bhruthach, 's taitneach leam
A dìreadh suas gun sgàth;
Oir 'so an t-slighe 'sam faighear fòs
A bheatha shìorruidh àigh.
'N sin glacam misneach 's bitheam treun,
'S le cabhaig ruigidh mis':
Oir 's feàrr i so ge docair i,
No triall gu réidh chum sgrios."

Thàinig an dithis eile gu bun na bruthaich: ach 'nuair a chunnaic iad gu'n robh i gu cas, corrach, àrd, agus gu'n robh dà rathad eile ann, air leo a bha fiaradh na slighe; smaoinich iad gu'n gabhadh iadsan an rathad a b'usa, 's gu'n coinnicheadh iad Crìosduidh taobh eile na h-uchdaich; uime sin shonraich iad dol mar sin. B'e ainm an aoin rathaid dhiubh sin, Cunnart, agus an nathaid aile Leir-sgrios. Mar sin ghabh fear dhiubh an rathad ris an abrar Cunnart, a threòraich e do choille mhòir; agus ghluais am fear eile gu dìreach air slighe Leir-sgrios, leis an d' thàinig e gu màgh farsuinn, a bha làn de tholmanan dorcha a thug air tuisleadh agus tuiteam, o nach d'éirich e tuilleadh.

Sheall mi an sin an déigh Chrìosduidh, a dh'fhaicinn cia mar dhìreadh e-san a' bhruthach, agus chunnaic mi e a' leigeadh dheth bhi ruith, agus dh'fhalbh e gu socair, ach an ùine gheàrr b'eiginn da dol air a mhàgain agus air a ghluinean a chionn gun robh an t-slighe ro chas. Bha mu thimchioll leth na slighe suidheachan boidheach, a rinneadh le Triath na bruthaich, chum ann an sin gu'n leigeadh luchd-turuis bhochda sgìth an anail: thàinig Crìosduidh air aghaidh chum an ionaid so, agus shuidh e ann: an sin thug e mach a sgrìobhadh á bhroilleach agus thòisich e air a leughadh. Theann e an so ri beachd a b'fheàrr a ghabhail air a chòt' a fhuair e an àm dha bhi 'g amharc air a chranna-chéusaidh. Air dha bhi mar so ga thoileachadh féin re seal, thuit e ann an dùsal cadail, á sin gu trom chadal, agus bha 'm feasgar anmoch ann m'an do dhùisg e; agus am feadh a bha e na chadal, thuit an sgrìobhadh as a làimh. Ach air dha a bhi 'na chadal, thàinig neach da ionnsuidh a dhùisg e, ag ràdh ris, A Lundaire, ruig an seangan; thoir fainear a ghnàth agus fàs glic: Gnath. vi. 6, Leis a sin mhosgail Crìosduidh suas gu grad, agus cha do stad e tuilleadh gus an d' rainig e mullach na bruthaich.

'Nuair a thàinig e chum a' mhullaich, thàinig dithis dhaoine nan ruith na chòdhail; b'e ainm a h-aoin diubh Cion-cruadail, agus an aoin eile An-earbsa: Thuirt Crìosduidh riu, A dhaoine, ciod is ciall duibh, cha'n ann mar sin is còir dhuibh triall. Thuirt Cion-cruadail ris, Gun robh iad a' dol chum Shioin, gun do dhìrich iad an t-slighe dhocair ud: ach, ars e-san, mar is faide théid sinn air ar n-aghaidh 's ann is mò an cunnart; air an aobhar sin phill sinne, agus tha sinn a' dol air ar n-ais.

Ach tha, ars', An-earbsa, oir tha direach romhainn air an t-slighe dà leomhann nan laidhe; co-dhiùbh tha no nach 'eil iad nan cadal cha'n fhios duinn; ach cha b'fhurasda leinn dol fo'n comraich.

*Crìosduidh.* Tha, Thuirt Crìosduidh, sibh a cur eagail orm, ach cia 'n taobh a gheibh mi gu dol as? Ma theid mi do m' thìr fein, a tha ri bhi air a losgadh le teine agus pronnusg theid mi gu cinnteach a dhìth innte; ach ma's comasach dhomh am baile neamhaidh a ruighinn bithidh mi tearuinnte. 'S eiginn dhomh oidheirp a thoirt air; le dol air m' ais tha mi cìnnteach a bàs; le dol air m'aghaidh cha'n eil e saor o eagal, ach ma ruigeas mi tha

mi cinnteach as a bheatha mhaireannaich. Theid mi air m' aghaidh. Ach ruith Cion-cruadail agus An-earbsa sìos a' bhruthach cho luath 's a b'urra dhaibh, agus dh'imich Crìosduidh air a thurus. Bha e meòraich ris féin mu na chual e, cuir e lamh na broilleach a dh'fhaighinn a sgrìobh-aidh, chum a leughadh a thoirt misnich dha ; ach b'e shireadh dha gun fhaotainn : An sin bha Crìosduidh an imcheist mhòir, gun fhios aige ciod a dheanadh e, oir chaill e an ni a b'abhaist sòlas a thoirt da ; agus an ni a dheanadh a bheatha do'n bhaile nèamhaidh. An so bha e fo mhòr iomaguinn, ach chuimhnich e gun do chaidil e air an t-suidheachan a bha mu leth na bruthaich ; agus thuit e air a ghluinean, agus dh'iarr e maitheanas air Dia air-son an dearmaid sin, agus phill e air ais a dh'iarraidh a sgrìobhaidh. Ach am feadh a bha e dol air ais, co dh'fhaodas cràdh a chridhe a chuir an céill ? Bha e air uairean ag osnaich, air uairean a' gul, agus air uairean eile a' cuir iomchair air féin air son gun do chaidil e ann an àite nach d'òrdaicheadh gu cadal, ach a mhàin gun leig-eadh luchd-turùis sgìth an anail ann. Mar so chaidh e air ais, ag amharc gu furachair air gach taobh dheth, air son an ni is tric a thug toil-inntinn da air a thurus. Dh' imich e air an dòigh so gus an tainig e'n sealladh an àite san do chaidil e, a dh'ath-nuadhaich a bhròn air son a dhearmaid. Mar so chaidh e air aghaidh a' cuir iomchair air féin air son a chadail pheacaich, ag ràdh, Och is duine truagh mi, a chionn gun do chaidil mi an solus an latha, am meadhon a choilion cunnart ! gun d'thugainn do thoileachadh do m'nàdur na ghnàthaich-eadh gu suaimhneas, an ni a chaidh òrdachadh le Triath an àite, gu beothachadh a thoirt do'n aitim a bhiodh sgìth le'n turus ! Nach ioma' ceum diomhain a rinn mi ! 'S ann mar so a thachair do chloinn Israeil, chaidh an cuir air an ais a laimh na mara ruaidhe air son am peac-aidh, agus tha mis air pilleadh air m'ais gu dubhach, trom, far am faodainn a bhi gu h-aobhach ait, mar dean-ainn an cadal peacach ud. B'fhad' a dh'fhaodainn a bhi roimhe so air m'aghaidh air mo thurus ! Tha mi nis ris an astar so imeachd tri uairean, nach ruiginn a leas a dheanamh ach aon uair : Cha'n e mhàin sin ach tha mi'n cunnart na h-òidhch' a theachd orm, oir cha'n 'eil ann ach eadar-sholus an anmoich. O nach robh mi gun an cadal ud a dheanamh ! Bha e nis air teachd chum an àite

agus ghuil e gu goirt; ach air dha sealltuinn gu beachdail air son an sgriobhaidh, fhuair se e far an do chaidil e, agus le garbh chabhaig rug e le siceadh air, agus chuir e gu cùramach na bhroilleach e: Ach co is urrainn a chuir an cèill sòlas an duine so nuair a fhuair e a sgrìobhadh a rìs? oir b'e so am barantas a bh'aig air son a bheatha agus gu'n gabhta gu taitneach ris 'nuair a ruigeadh e. Thug e buidheacas do Dhia a stiuir a shùil chum fhaotainn, agus le aiteas dh'inndrinn e a rithist air a thurus: agus dh'imich e gu beothail suas gu mullach na bruthaich, ach m'an d'rainig e chaidh a ghrian fodha, agus thug so air a rìs cuimhneachadh air a chadal amaideach a rinn e: O an t-suain pheachach 's an do thuit mi! nach truagh dhomh a nis gur eigin domh coiseachd fo dhuthar na h-oidhche! cha leir dhomh an t-slighe, a' sior-chluinntinn ulfhartaich agus beucaich fhiadh-bhèistean. Chuimhnich e cuideachd air an sgeul a dh'innis Cion-cruadail dha ma na leomhainn. An sin thuirt Crìosduidh ris fein, Tha na fiadh-bheathaichean san òidhche a'dol m'an cuairt ag iarraidh an creiche, agus ma thig iad am charamh-sa, tuitidh mi leo. Cha 'n urrainn domh an seachnadh. Mar so dh'imich e gu dubhach neo-shunndach, ach air togail a shùl dha chunnaic e beagan roimhe taigh mòr rìomhach, dam b'ainm Sgiamhach; agus bha e ri taobh an rathaid.

Mar so chunnaic mi am aisling, gun d'rinn e cabhaig ga ionnsuidh, chum gum faigheadh e'n fhardach ann: ach man d'rainig e, chunnaic e nan laidhe an aite cumhang san t-slighe an dà leomhann. Dh'aithnich e gur e so fhaicinn a chuir air an ais An-earbsa agus Cion-cruadail; ach bha na leòmhainn ceangailte, ge nach tug es-an an aire dha. An sin ghlac an t-eagal e, agus smaointich e gum pilleadh e nan deigh: oir bha e'm barail le dol air aghaidh, gun rachadh a ghrad mharbhadh: Ach thugam Fear-faire aig an dorus, gam b'ainm Furachras, fainear gun do stad Crìosduidh san iomachomhairle ciod a a dheanadh e, agus dh' èigh e ris, ag ràdh, Am beil thu cho lag-chuiseach? Na gabh eagal roi na leomhainn, oir tha iad ceangailte, agus san mar dhearbhadh air creideamh, far am beil e, agus a nochdadh far nach'eil, a chaidh na leomhainn a chuir an sin. Cum meadhon na slighe, agus cha tig beud riut.

An sin chunnaic mi gun deach' e air aghaidh, 's e

air bhalla-chrith roi' na leomhainn, a cumail meadhon na slighe, mar dh'iarradh air; chual e iad a' beuchdail agus ri ùinich, ach cha d'rinn iad a dhochann. An sin chaidh e air aghaidh gus an d'rainig e'n dorus aig an robh am Fear-faire, An sin thuirt Crìosduidh ris, Ciod an taigh a tha'n so? am faod mise fuireach ann a nochd? Fhreagair an dorsair, Thogadh an taigh so le Triath na bruthaich, agus 's ann chum còmhnadh agus tearuinteachd a thoirt do luchd ghabhail-an-rathaid a rinn se e. Dh'fheoraich an dorsair fòs deth cia as a thainig e? agus c'àit a bha e dol?

*Crìosduidh.* Thainig mi o Bhaile-Leir-sgrios, agus tha mi dol chum Beinn Shioin; ach do bhri gum beil a ghrian air dol fodha, agus anis an dorch ann, 'se mo ghuidhe, gum faod mi tamh a ghabhail an so a nochd.

*Dorsair.* Ciod is ainm dhut?

*Crìosduidh.* 'Se Crìosduidh a nis m'ainm, ach b'e Cion-gràis m'ainm roimh so; tha mi de shliochd Iapheit, Gein. xi. 27. air an do chuir Dia impidh gu còmhnuidh ghabhail am bùthaibh Sheim.

*Dorsair.* Ach cionnas a thachair dhut a bhi cho anmoch?

*Crìosduidh.* Bhithinn an so na bu luaithe, mar bhiodh gun do chaidil mi air suidheachan a th'air an leachduinn: Ni h-e amhain sin, ach bhithinn an ni bu luaithe, mar caillinn mo theisteanas, ni nach d'iunndrain mi gus an tainig mi am mullach, agus b'eigin domh pilleadh ga iarraidh chum an ionaid san do chaidil mi, far an d' fhuair mi e, agus tha mi nis air teachd.

*Dorsair.* Ro mhath, Ni mise guth air aon de dh' òighean an àite so, agus ma thaitneas do chainnt rithe, bheir i steach thu do'n teaghlach, a reir gnàth an taighe. Mar so bheum Furachras, an dorsair, clag, agus thainig cailin màlda maiseach a mach, d'am b'ainm Suairce, agus dh'fheoraich i c'ar son a dh'iarradh i?

Fhreagair an dorsair, Tha 'n duine so air a thurus o bhaile Leir-sgrios chum sliabh Shioin: ach air dha bhi sgìth agus an òidhch' air teachd air, dh'fhiosraich e dhioms, am faigheadh e fuireach an so an nochd. Dh'-innis mise dha gun gairminn ortsa, 's an deigh dhut a sgeul a chluinntinn gun deanadh tu ris mar chitheadh tu iomchuidh, a reir nòs an taighe.

An sin dh'fhiosraich i, Cia as a thainig e? agus c'àit

a bha e 'dol? Agus dh'innis e dh'i. Dh'fheoraich i dheth cuideachd cionnas a dh'amais e air an t-slighe? agus dh' innis e dh'i. An sin dh'fheòraich i dheth, Ciod a chunnaic agus a thachair air ris an t-slighc? Dh'aithris e dh'i an da chuid: Agus fadheoidh dh'fhiosraich i ainm? Thuirt e rithe, 'S e Crìosduidh m'ainm: agus tha'n tuille déigh agam air fuireach an so a nochd, do bhri gum beil mi tuigsinn gun do thogadh an taigh so le Tighearn na bhruthaich chum an luchd-turuis a ghabhail fois agus a bhi tearuinnt ann. Leis a so rinn i fàite gàire, agus thainig làn na suilean, ach air dh'i fuireach re tamuill bhig na tosd, thuirt i ris, cuiridh mise fios air aon no dha de m'theaghlach. Mar so ruith i chum an doruis, agus ghairm i air Crionnachd, Cràbhadh, agus Seirc a thug a stigh e an deigh beagan cainnt a ràdh ris; agus choinnich tuille dhiubh e m'an dorus, a thuirt ris, "Thig thus a steach a tha beannaicht leis an Tighearna; 's ann air son do leithid-s' a thog Triath an àite an taigh so." An sin chrom e cheann agus chaidh e stigh maille riu do'n taigh. 'San uair a chaidh e stigh, 's a shuidh e sios, thug iad da deoch, agus dh'aontaich cuid diubh toiseachadh ri seanachas ris gus am biodh an t-suipeir deas, mar chaitheamh aimsir; agus shonraich iad Cràbhadh, Crionnachd, agus Seirc, a chainnt ris; agus mar so thòisich iad:

*Cràbhadh.* A nis, a dheagh Chrìosduidh, o'n a bha sinn cho caoimhneil riut 's gun tug sinn aoidheachd dhut a nochd, thoir a nis, mas e do thoil e, fios duinn air gach allaban agus mi-shealbh a thachair ort air do thurus.

*Crìosduidh.* Is toileach a ni mi sin, agus 's ro math leam gu'm beil sibh deonach èisdeachd r'a leithid.

*Cràbhadh.* Ciod a bhrosnaich thu air tùs gu d' bheatha a chaitheamh mar so?

*Crìosduidh.* Cho'-eignicheadh mi gu m' thìr fhàgail, le sanus eagallach a thugadh dhomh, gum bithinn air mo chall gu tur nam buanaichinn far an robh mi.

*Cràbhadh.* Ach cionnas a thachair e gun tainig thu as do thìr an rathad so?

*Crìosduidh.* 'S e Dia a stiùir mi; am feadh a bha mi fo eagal gun rachadh mo chall, cha robh fios agam cia 'n taobh a rachainn; ach thainig duine a'm'ionnsuidh, am feadh a bha mi air bhall-chrith agus a'caoineadh, d'am b'ainm Soisgeulach, agus sheol e dhomh an t-slighe chum

an doruis chumhann, ni air atharrachadh nach robh mi comasach air fhaotainn, agus stiùir e mi air an rathad a threoraich mi direach chum an tighe so.

*Cràbhadh.* Ach nach d'thainig thu dh'ionnsuidh tighe an Fhir-mhìneachaidh ?

*Crìosduidh.* Thainig, agus chunnaic mi nithe ann a dh'fhanas a'm' chuimhne ri m' bheo : gu sònraichte tri nithe, 's iad sin, mar tha Criosd a' cumail suas obair a ghràis anns an anam a dh'aindeoin air Satan : mar chaill an duine a dhòchas ri trocair Dhé le buanachadh na pheacadh : agus mar an ceudna aisling an fhir air leis a chunnaic gu'n d'thainig la bhreitheanais.

*Cràbhadh.* An cual' thu e 'g innseadh aislinge ?

*Crìosduidh.* Chualadh, agus b'uamhasach e ; air leam gu'n do chuir e crith orm am feadh a bha e ga innseadh ; ach 's maith leam gu'n cuala mi e.

*Cràbhadh.* An e sin na chunnaic thu aig a thigh ?

*Crìosduidh.* Cha'n e idir ; thug e mi far am faca mi luchairt mhaiseach, agus mar bha'n sluagh a bh'innte air an eideadh le h-òr ; agus cionnus a thainig duine foghainteach, a chaidh a stigh a dh'aindeoin nan daoin' armaichte a bh'aig an dorus gu chumail a mach ; agus mar bha e air fhuran gu dol a stigh a chosnadh gloir shiorruidh. Bha na nithe sin ro-thaitneach leam ! Dheonaichinn buanachadh aig a thigh fad bliadhna, ach bha fios agam gu'n robh ni b'fhaide agam r'a dhol.

*Cràbhadh.* Agus ciod tuilleadh a chunnaic thu air an t-slighe ?

*Crìosduidh.* Ciod a chunnaic mi ? Cha b'fhad a chaidh mi, gus air leam, gum faca mi duine a' call fhola an crochadh air crann, agus thug amharc air do'm m'eallach tuiteam dhiom ; oir bha mi roimhe sin fo throm-uallach. Chuir an sealladh ìoghnadh orm ; oir cha'n fhaca mi riamh a leithid roimhe : Agus am feadh a bha mi 'g amharc air, thainig triuir dhaoine dealrach a'm' ionnsuidh. Thuirt fear dhiubh rium, Gu'n robh mo pheacannan air am mathadh ; thug fear eile dhiubh dhiom m'éideadh riobagach, agus thug e dhomh an fhalluing ghrèiste so a chi sibh ; agus chuir an treas fear an comharra so an clar m'eudainn, agus thug e dhomh an sgriobhadh naisgte so ; ni a leigeas mi dhuibh fhaicinn, m'as toil leibh e.

*Cràbhadh.* Ach nach faca tu tuille fhathasd ?

*Crìosduidh.* 'S iad sin a dh'ainmich mi na nithe a b'àraidh a chunnaic mi; gidheadh chunnaic mi barachd air sin, eadhon, Triuir dhaoine, Socharach, Dearmad, agus Danachd, nan codal ri taobh na slighe, agus cuibhrichean air an casan; ach cha b'urra dhomh am mosgladh: Chunnaic mi cuideachd Riaghailt agus Cealgaireachd a' teachd car air char thar a bhall,a gu dol, mar thuirt iad, chum Shioin, ach bha iad gu h-obann air an call; direach mar dh'innis mi fein dhoibh, ach cha chreideadh iad mi. Chuir dìreadh na beinne so thuige gu goirt mi, 's cha b'fhusa dhomh teachd seachad air na leomhainn; agus mar deanadh an duine maith an dorsair guth rium 's maith a dh'fhaoidte gu'm pillinn, an deigh gach saothair a rinn mi; ach a nis, buidheachas do Dhia, tha mi'n so, agus tha mi toirt taing dhuibhse a ghabh a stigh mi.

An sin smuaintich Crionnachd gu'm feoraicheadh ise caileigin do cheistean do Chrìosduidh.

*Crionnachd.* Nach cuimhnich thu air uairibh m'an dùthaich as an d'thainig thu?

*Crìosduidh.* Cuimhnichidh mi; ach 's ann le nàir agus gràin; oir nam bithinn deigheil ma'n tìr as an d' thainig mi, dh'fheudainn cothrom a bhi agam air pilleadh ga h-ionnsuidh, ach tha mi 'n tòir air dùthaich is fearr, Eabh. xi. 15, 16. eadhon, dùthaich neamhaidh.

*Crionnachd.* Nach 'eil thu do ghnà a' giulan m'an cuairt leat caileigin do na nithibh bu ghnà leat a dheanamh?

*Crìosduidh.* Tha mi, ach 's ann gu mòr an aghaidh mo thoile a tha mi ga dheanamh, gu h-àraidh mo smuaintean feolmhor, anns an robh tlachd aig muinntir mo dhùthcha cho maith 's a bha agamsa; ach is aobhar bhròin domh na nithe sin a nis; agus nam bithinn air m'fhàgail gu saorsa mo thoile, cha smuainichinn am feasd tuilleadh orra sin; ach an uair a b'àill leam an ni is fearr a dheanamh, Rom. vii. tha an t-olc maille rium.

*Crionnachd.* Nach 'eil thu faireachdainn air uairibh mar gu'm biodh iad sin air an ceannsachadh? ni a tha air uairibh eile a' cur moran dragh ort?

*Crìosduidh.* Tha, ach cha'n 'eil sin ach ainmig: ach 's taitneach dhomhs' an uair a thacharas sin.

*Crionnachd.* An urrainn duit a chuimhneachadh ciod na meadhonan leis an d'thugadh buaidh air na nithibh bha cur dragh ort?

*Crìosduidh.* 'S urrainn domh, 'n uair a smuainicheas mi air na chunnaic mi aig a' chrann-cheusaidh, ni sin e ; 'n uair a dh'amhairceas mi air mo thrusgan do obair ghréis, ni sin e : agus ni sùil a thoirt air an sgriobhadh a fhuair mi e : 's an uair a smuainicheas mi le dian thogradh air far am bheil mi dol.

*Crionnachd.* Agus cìod a tha gad' dheanamh cho dèigheil air dol chum Sliabh Shioin ?

*Crìosduidh.* Tha gu'm bheil dòchas agam gu'm faic mi 'n sin beo e-san a cheusadh air a' chrann, 's gu'm faigh mi 'n sin bhi cuidhte do gach ni a tha san àm so a' cur dragh orm : An sin tha iad ag ràdh, nach 'eil bàs idir ann, 's gu'm bi mi chòmhnuidh leis a' mhuinntir is annsa leam. Oir r'a innseadh dhuits-a 's toigh leam e, a chionn gur e bhuin m' eallach dhiom ; agus tha mi sgìth le m' thinneas o'n leth a stigh : b' ăit leam a bhi far nach bi bàs tuilleadh ann, agus maille ris an aitim a shìor-ghlaodhas a mach, 'S naomha, 'S naomha, 'S naomha. An sin thuirt *Seirc* ri Crìosduidh, Am beil bean agus Clann agad ?

*Crìosduidh.* Tha sin agam, bean agus ceathrar do chloinn bhig ?

*Seirc.* Agus c'arson nach tug thu leat iad ?

*Crìosduidh.* An sin ghuil Crìosduidh, agus thuirt e, Och ! cia deònach a dheanainn sin ! ach bha iad uile an aghaidh mis a dhol air mo thurus.

*Seirc.* Ach bu chòir dhuit an cunnart a shoilleireach-adh dhoibh, agus oidheirp a thoirt air an iompachadh gu dol leat ?

*Crìosduidh.* Rinn mi sin ; agus dh'innis mi dhoibh na dh'fhoillsich Dia dhomh mu sgrios ar baile ; ach 'sann a bha mi dhoibh mar aon a bha ri fanaid, agus cha do chreid iad mi, Gein. xix. 14.

*Seirc.* An do ghuidh thus 'air Dia gu'm beannaicheadh e dhoibh do chomhairle ?

*Crìosduidh.* Ghuidh, le mòr-thogradh ; oir feudaidh tu smuaineachadh gu'n robh mo bhean agus mo chlann bhochd ro-ionmhuinn leam.

*Seirc.* Ach an d'innis thu dhoibh an t-eagal a bh'ort féin gun rachadh do sgrios ? oir 's i mo bharail gun robh sin fior-shoilleir dhuit.

*Crìosduidh.* Dh'innis mi thairis agus thairis dhoibh e. Dh'fheudadh iad m'eagal fein fhaicinn a' m' ghnùis,

le m' dheoir, agus fòs le m' bhall-chrith le eagal roimh'n bhreitheanas a bha'n crochadh os ar ceann: ach cha bu leòr gach ni gu'n aomadh gu dol leamsa.

*Seirc.* Ach ciod a bh'aca ra ràdh air an son fein air son nach d'thainig iad leat?

*Crìosduidh.* Bha eagal air mo mhnaoi gun cailleadh i 'n saoghal so; agus bha mo chlann air an toirt thairis do dh' amaideachd na h-òige: ach a thaobh aon ni no ni eile leig iad leamsa falbh mar so a'm' aonar.

*Seirc.* Ach nach tug do dhroch caithe-beatha fein orra gun suim a bhi aca do na thuirt thu riu mu thimchioll dol leat?

*Crìosduidh.* Cha'n urrainn mi gun teagamh, mo chaithe-beatha féin a mholadh, oir tha mi fiosrach air iomadh fàillne: tha fios agam cuideachd, gum feud duine le ghnàthachadh gach impidh a b'àill leis a chuir air daoine a dheanamh neo-tharbhach. Ach 's urrainn mi so a ràdh, gun robh mi air m'fhaicill gun cheannfath air bith a thoirt doibh, o mhi-ghnàthachadh do m' thaobh fein, gu'n deanamh fuathach air teachd leam, agus 's minig a thuirt iad rium gun robh mi tuilleadh 's cruaidh orm féin, air an son-s' mu nithibh, air leo, anns nach robh coire; agus feudaidh mi a ràdh, ma bhac na chunnaic iad mis' a' deanamh iad, gum b' e m'eagal roimh pheacachadh an aghaidh Dhé, no cron a dheanamh do m' choimhearsnach, bu choireach rium.

*Seirc.* Thug Cain fuatn da bhràthair air son gu'n robh oibre fein olc, agus a bhràthar maith; agus ma ghabh do bhean agus do chlann mìothlachd riut a thaobh so, tha iad a nochdadh gur fuathach leo am maith; ach tha thusa saor o'm fuil.

A nis, chunnaic mi a' m' aisling, gu'n do shuidh iad mar so a' còmhradh r'a chèile gus an robh 'n t-suipeir deas. 'San uair a bha i na h-uidheam shuidh iad sios da h-ionnsuidh; a nis bha 'm bòrd air a chùibhrigeadh le nithibh reamhar, agus le fion air a dheadh-tharruinn, agus bha'n cainnt uile mu Thriath na tìre: gu h-àraidh mu na rinn e, agus mu c'arson a rinn se e; agus c'arson a thog e an tigh sin: agus leis na thuirt iad, thuig mi gu'n robh e na ghaisgeach treun, gu'n do chuir e as dhàsan aig an robh cumhachd a' bhàis, ach cha b' ann gun chunnart da fein, ni a thug orm an tuille gràidh a thoirt da, Ea bh. ii. 14, 15.

Oir, arsa Crìosduidh, mar thuirt iad, agus mar is maith a chreideas mi, gur ann le moran ciorram a rinn se e; ach gur e a chuir an t-àgh bu mhò air na rinn e, gur ann air son gaoil da thìr a rinn e'n t-iomlan. Osbarr, thuirt cuid do mhuinntir an tighe, gum fac' agus gun do labhair iad ris o'n a dh'eug e air a' chrann: agus thuirt iad gun cual iad o bheul fein, gu'm beil na h-urrad spèis aige do dh'eilthirich bhochda, 's nach comasach a chuir an cèill.

Thug iad a bharr air sin dearbhadh air na labhair iad, gu'n do leig e a ghlòir mu làr, chum so a dheanamh do'n luchd-thuruis bhochd; agus gu'n cual iad e ag ràdh, Nach gabhadh e còmhnuidh an Sion na aonar. Thuirt iad osbarr, gun robh aige iomadh prionnsa a bha 'nan eilthirich, ged a bha iad a thaobh nàduir 'nan deoraibh, a's ged a bha 'n ceud-thùs o'n dùn-aolaich, Salm cxiii. 7.

Mar so bha iad a' co'-chainnt r'a chèile gus an robh àm luidhe ann; 's an uair a dh'earb siad iad fein ris an Tighearna chum an dion, ghabh iad mu thàmh; chuir iad Crìosduidh ann an seomar mor uachdrach, a bha uineagan a laimh ri èiridh na greine: b'e ainm an t-seomair Sith, far an do chaidil e gu briseadh na fàire, 'san sin mhosgail e suas.

Uime sin dh'eirich iad uile suas sa mhadainn: agus an deigh dhoibh bhi rè seal a' cainnt, thuirt iad ris nach falbhadh e gus am feuchadh iad dha nithe iongantach an àite sin. Agus air tùs, thug iad do dh'ionad gleidhidh nan leabhraichean e, far an d'fheuch iad dha sgriobhannan a bha ro-shean; agus nam measg-san chunnaic e aon san robh sinnsireachd Triath na beinne air a chuir sios, gu'm b'e Aosda nan làithean e, tre ghinealach siorruidh; ann an so bha na gniomharran a rinn e ni bu sholleire air an cuir sios, agus ainmean mòr àireamh a cheangail e na sheirbhis; agus mar a shocraich iad ann an ionadaibh còmhnuidh air nach deanadh fad aimsir mùghadh no caochladh air bith, ach a mhaireadh gu saoghal nan saoghal.

An sin leugh iad dha ioma gniomh cliuiteach a rinn a luchd muinntir; mar cheannsaich iad rioghachdan, mar dh' oibrich iad fireantachd, mar fhuair iad na geallanna, mar dhruid iad beoil leomhann, mar chaisg iad neart teine, mar sheachainn iad faobhar a' chlaidheimh, mar o laigsinn a rinneadh neartmhor iad, mar dh'fhàs iad treun ann an cath, agus a chuir iad an ruaig air feachd nan coimhneach, Eabh. xi. 33, 34.

An sin leugh iad a rìs ann an earrann do sgriobhannaibh an tighe, far an do nochdadh, cia toileach a bha'n Tighearna gu gabhail ris gach neach a thigeadh da ionnsuidh, ged a bha iad roimhe so a' cur 'na aghaidh, agus nan naimhdean da. Bha'n so mar an ceudna iomadh eachdraidh mu iomadh ni ainmeil eile, a chaidh fheuchainn do Chrìosduidh; araon mu nithe sean agus ùr; maille ri fàisneachdan agus roi-innseadh mu nithe aig am bheil an crioch àraidh, chum uamhas agus geilt-chrith naimhdean, agus mhòr-shòlas agus thoil-inntinn luchd-turuis.

Thug iad an ath-latha e far an robh na h-airm gan gleidheadh, far an do nochd iad dha gach uidheam a sholair an Triath do luchd-turuis, mar tha claidheamh, sgiath clogaid, uchd-eideadh gach ùrnuigh, agus brògan nach caitheadh am feasd. Agus bha gu leor ann a chur nan uidheam a choimhlion fear chum seirbhis an Tighearna, 's a tha reultan neimh' a thaobh lionmhoireachd.

Nochd iad dha, mar an ceudna, cuid do na h-inneilean leis an d'rinn cuid da òglaich mòr euchd. Dh'fheuch iad slat Mhaois; an t-òrd agus an tarrang leis an do chuir Iael Sisera gu bàs; na soithichean, na trompaidean, agus na lochrain leis an do chuir Gideon an ruaig air feachd Mhidian. An sin nochd iad dha bior-greasaidh nan damh leis an do mharbh Samgar sè ceud fear. Nochd iad fòs dha an cnaimh peirceill leis an d' rinn Samson na h-urrad threubhantais. Nochd iad cuideachd dha an crann-tabhuill agus a' chlach, leis an do mharbh Daibhidh Goliath o Ghat: agus an claidheamh leis an cuir an Tighearn' as do'n pheacadh, air an là san èirich e suas a chum na creiche. Nochd iad dha osbarr iomadh ni luachmhor, leis an robh Crìosduidh ro-thoilichte. Le so a dheanamh chaidh iad a ghabhail tàmh a rithist.

An sin chunnaic mi am aisling, Gun d'èirich e air an la màireach chum triall air a thurus, ach dh' earalaich iad air fuireach gus an ath-latha: 'san sin thuirt iad ris, ma bhios an latha soilleir feuchaidh sinn duit na beanntan taitneach, a bheireadh fhathasd an tuille sòlais da, a chionn gun robh iad dlù do'n chaladh mhiannaichte, uime sin dh' aontaich e fuireach. 'Nuair a thainig madainn an ath-latha, thug iad e gu mullach an tighe, agus dh' iarr iad air amharc ris an airde-deas, Isa. xxxiii. 16, 17. ni a rinn e; agus feuch cian fad as, chunnaic e dùthaich àrd ro-ion-mhiannaichte, dreachmhor le coille, fion-liosan,

leis gach seòrsa meas, agus le tobraichean ro-thaitneach ri amharc orra. An sin dh' fheoraich e c'ainm e bh'air an tìr ud? Thuirt iad ris, Tha tir Emanueil; agus tha e cho saor aig gach fear-turuis ris a' bheinn so. 'S an uair a ruigeas tu sin, chi thu gu ruig am baile neamhaidh, mar a nochdas na buchaillean a tha chomhnuidh ann duit.

Smuainich e'n sin gu'm falbhadh e, agus bu deoin leo e dheanamh sin. Ach air tùs, thuirt iad ris, rachamaid leat far am beil na h-airm air an tasgaidh; agus dh' armaich iad e o bhonn gu bhathais le airm dhearbhta, air eagal gun tugt' ionnsuidh air air an t-slighe. Air dha bhi mar so na uidheam, chaidh a chairdean leis chum an doruis a muigh, agus dh'fheoraich e do'n dorsair, Am fac' e fear-turuis sam bith a' dol seachad? Thuirt an Dorsair, Gu'm faca.

An d' aithnich thu e, arsa Crìosduidh?

*Dorsair.* Dh'fheoraich mi ainm, agus thuirt e rium gum b'e Dìleas a b' ainm dha.

*Crìosduidh.* O! arsa Crìosduidh, 's maith is aithne dhomh e: is fear aon-bhaile rium fein e: cia fad a shaoileas tu a tha e romham?

*Dorsair.* Tha e m' an àm so aig bun a' bhruthaich.

*Crìosduidh.* A nis, a dheagh Dhorsair, gun robh an Tighearna maille riut, agus gu'n deonaich e do shochairean a mheudachadh, air son do chaoimhneas dhomh-sa!

An sin thòisich e air imeachd air falbh, agus chaidh Suairceas, Cràbhadh, Seirc, agus Crionnachd leis gu bun na h-uchdaich, ag ath-aithris earrann do na thuirt iad roimhe ris; ach air dhoibh teachd maille ris chum a mhullaich, Thuirt Crìosduidh riu, mar bha e deacair dìreadh, 's co cunnartach an ni tearnadh. Seadh, a deir Crionnachd; oir tha e fior dheacair air duine dol sios do Ghleann-na-h-Irioslachd, mar tha thus' a nis ri dol, agus gun tuisleadh fhaotainn; uime sin, thuirt iad, tha sinne air teachd chum do chuidheachadh sios am bruthach. Mar so thòisich e ri imeachd gu faicilleach; ach gidheadh fhuair e tuisle no dha.

An sin chunnaic mi am aisling, Gun tug na deagh bhana-chompanach sin aig bun na beinne, dha buileann arain, searrag fhìona, agus bagaidean do fhìon-dhearcan; agus dh'fhalbh e air a thurus.

Ach a nise, chaidh Crìosduidh a chur thuige gu goirt ann an Gleann-na-h-Irioslachd so: oir cha deach' e ach

goirid air aghaidh mu'm fac e droch-spiorad a' teachd na choinneamh. B'e ainm Apolion. An sin ghlac maoim Crìosduidh, agus cha robh fios aige co ac' a b'fhearr dha dol air ais no larach a sheasaidh; ach smuaintich e a rithist nach robh a thaobh cùil armaichte; agus nan tionndadh e a chùl ris, gun tugadh e sàr-chothrom dha air a lot le shaighdean; air an aobhar sin, chuir e roimhe gu'm feuchadh e ris. Oir thuirt e ris fein ged nach biodh agam san amharc ach mo bheatha a chaomhnadh, 'se b' fhearr dhomh seasamh.

Mar so chaidh e air aghaidh, agus thachair Apolion air. Bha 'n uilbheist anabarrach eagallach ri fhaicinn. Bha e còmhdaichte le lannan mar iasg, (agus is iad sin uaill) bha sgiathan aige mar dhràgon, casan mar mhath-ghamhainn, thainig as a bhroinn teine agus deatach, agus bha bheul coltach ri beul leomhainn. 'Nuair a thainig e far an robh Crìosduidh, sheall e gu tàireil air, agus thuirt e ris,

*Apolion,* Cia as a thainig thu, agus c'àit' a tha thu dol?

*Crìosduidh.* Thainig mi o bhaile Leir-sgrios, ni is e ionad an uilc, agus tha mi dol do bhaile Shioin.

*Apolion.* Leis a so tha mi tuigsinn gur h-ann do m' iochdrains' thu; oir 's leams' an tìr sin uile, is mise a Triath agus a dia. Cionnus ma ta a theich thu o d' righ? Mar biodh dòchas agam gun deanadh tu 'm barrachd feuma dhomh, ghearrainn as thu le aon bhuile.

*Crìosduidh.* Rugadh mi gun amharus a' d' fhearannsa: ach bha do sheirbhis cruaidh, bha do dhuais cho beag 's nach b' urrainn duine bhi beo leatha; oir 'si duais a pheacaidh am bàs, Rom. vi. 23. uime sin 'n uair thainig mi gu tuigse rinn mi mar ni daoine tuigseach eile, sheall mi mach c'àit am feudainn a bhi ni b'fhearr.

*Apolion.* Cha dealaich uachdaran sam bith mar so r'a chuid sluaigh, cha mhò a chailleas mis thusa; ach o'n a tha thu gearan air cruathas m' oibre agus lughad mo dhuais, ma bhios tu deonach dol air t-ais, bheir mi dhuit gach ni is fearr san dùthaich?

*Crìosduidh.* Ach cheangail mise mi fein aig Righ nan righ, agus cionnus a dh'fheudas mi le ceartas dol air m' ais?

*Apolion.* Rinn thu mur so a réir a ghnàth-fhocail, "O olc gu ni 's measa." Ach 's tric leo-san a dh' aidich a bhi nan seirbhisich dhà-san, an deigh dhoibh bhi aige ré

tamuill, cùl a chur rìs, agus pilleadh riums' a rithist. Dean thusa sin cuideachd, agus bithidh gach cùis gu maith.

*Crìosduidh.* Mhionnaich mi gu'm bithinn dìleas da: cionnus mata a chuireas mi cùl ris; an e nach croch iad mi mar chealgair?

*Apolion.* Rinn thu an ni ceudna ormsa; agus gidheadh tha mi toileach an t-iomlan a mhathadh, ma philleas tu a rìthist agus dol air t'ais.

*Crìosduidh.* 'S ann an aois mo leanabachd a thug mi 'n gealladh dhuit-sa; agus tha dòchas agam gu'm bheil an Ceann-feadhna a tha mi 'n dràsta fo bhrataich, comasach air maitheanas a thoirt domh a chionn gun d' aom mi leat. Osbarr, O Apolion mhìlltich! ma their mi an fhirinn, 's toigh leam a sheirbhis, a dhuais, a luchd-muinntir, a riaghladh, a chuideachd, agus a dhùthaich, ni 's fearr na aon ni a th' agad-sa; uime sin thoir thairis a dh' iarraidh orm fhàgail; oir 's mi oglach, agus dlù-leanaidh mi e.

*Apolion.* Smuainich a rithist air a chùis, ciod a tha 'n cunnart éiridh dhuit an taobh a tha thu dol. 'S aithne dhuit gu'm bheil mar is trice a luchd-muinntir-san, a' teachd gu droch dheireadh, a chionn gur ceannaircich am aghaidhs' iad. Nach iomadh aon diubh chaidh chur gu bạs maslach, 's gidheadh tha thus a meas a sheirbhis ni 's fearr no bhi agamsa; ged nach d'thainig e raimh o ionad còmhnuidh, a shaoradh a luchd muinntir á laimh an naimhdean; ach air mo shonsa, nach lìonmhor uair a shaor mi iadsan a thug seirbhis dhìleas domh, le neart no le ceilg, uaithsan mar is maith is aithne do mhuinntir na dùthcha, agus saoraidh mi thusa uaithe cuideachd.

*Crìosduidh.* 'S ann a mhàin a dhearbhadh an gràidh dha nach 'eil e gan saoradh san àm, a dh'fhaicinn an dlu-lean iad ris gus a chrioch; agus tha an droch dheireadh a tha thus' ag ràdh a tha teachd orra, dhoibh-san ro-àghmhor: ach cha 'n ion doibh mòr dhochas a bhi aca ri saoradh san àm; oir tha iad a' feitheamh r'an gloir, agus gheibh iad sin 'n uair a thig an Ceann-feadhna na ghlòir fein le chuid ainglibh.

*Apolion.* Bha thu cheana mi-dhìleas da a' d' sheirbhis, agus cionnus a tha dùil agad ri duais uaithe?

*Crìosduidh.* Cia ann, Apolion! san robh mi mi-dhìleas da?

*Apolion.* Dh'fhàs thu lag ad cheud dol amach, 'nuair

nach mòr nach robh thu tachdta ann an Slochd-na-Mi-mhisnich: thug thu oidheirpean mi-laghail air bhi cuidhte do t-eallach, am feadh bu chòir dhuit fuireach gus an tugadh do Cheann-feadhna dhiot i. Chiontaich thu le cadal, agus do nithe rìomhach a chall. Cha mhòr cuideachd nach d' aomadh thu gu pilleadh 'n uair a chunnaic thu na leomhainn; 'san uair a labhras tu mu d' thurus, mu na chunnaic agus na chual thu, tha thu toigheach mu ghloir-dhiomhain, anns gach ni a their no ni thu.

*Crìosduidh.* Tha sin uile fior, agus tuille a dhearmaid na tha thu ag ràdh; ach tha 'n Triath gam bheil mise toirt seirbhis agus urraim, tròcaireach agus ullamh a mhaitheadh. Ach ghabh an anmhuinneachd greim orm nan tìr fein; bha mi 'n tòir orra, rinn mi gearan fodhpa, bha mi dubhach d'an taobh, agus dheonaich mo righ maitheanas domh air an son.

*Apolion.* An sin bhrùchd Apolion amach ann an dian chorruich, ag ràdh, Tha mis am nàmhaid do'n righ so: 'S beag orm a phearsa, a reachdan agus a shluagh: Thainig mi dh' aon obair gu d' bhacadh.

*Crìosduidh.* Thoir an aire ciod a ni thu, arsa Crìosduidh; oir tha mis air rathad-mor an righ, an t-slighe chum naomhachd; uime sin thoir an aire dhuit fein.

*Apolion.* An sin sgaoil Apolion e fein air an t-slighe, agus thuirt e, cha'n 'eil eagal orm sa' chùis so; dean thu fein deas fa comhair a' bhàis; oir tha mi mionnachadh air mo gharaidh ifrinnich, nach téid thu ceum ni's faide: An so cuiridh mi as duit.

Agus leis a sin a ràdh thilg e gath teinnteach r'a bhroilleach; ach bha sgiath aig Crìosduidh 'na laimh leis an do ghabh e roimhe, agus dhion se e fein o'n chunnart san àm sin.

An sin chuir Crìosduidh e fein na uidheam, oir chunnaic e gu'm b' àm dha dol na earalas; oir bha Apolion a' sior thilgeadh ghathan teinnteach air cho dlù ri cloich-mheallain; agus a dh' aindeoin na dh'fheudadh Crìosduidh a dheanamh, lot Apolion e 'na cheann, 'na laimh, agus 'na chois. Le so thug Crìosduidh troigh air ais: thug Apolion an ath-ionnsuidh gharbh air; agus ghlac Crìosduidh misneach, agus chuir e na aghaidh cho fearail 'sa dh'fheud e. Bhuanaich an cruaidh chòmhrag so fad

leth latha, gus nach mòr nach d'fhàillnich Crìosduidh. Oir 's fheudar dhuibh a smuaineachadh gun robh Crìosduidh le call fhala a' fas ro lag.

An sin air faicinn do dh' Apolion gun robh 'n cothrom aige, thainig e dlù air Crìosduidh, agus chaidh iad ann an spàirn a' cruaidh-ghleachd, agus thuit Crìosduidh; agus leum a chlaidheamh á laimh, An sin dh'èigh Apolion, tha thu 'n sàs a nis, agus cha mhòr nach do bhrùth e gu bàs e; ionnus gun do shaoil Crìosduidh gun robh crioch a thuruis ann. Ach mar dh'òrduich Dia dha 'n uair a bha Apolion a'tarruinn na laimhe gus a' bhuille ma dheireadh a bhualadh, chum crioch a chur air an duine mhaith sin, thug Crìosduidh grad lamh air a chlaidheamh, ag radh, "Na dean gairdeachas am aghaidh, O mo nàmhaid! ged a thuit mi eiridh mi a rìs?" agus le sin a ràdh, thug e sàthadh bàsmhor dha, a thug air dol air ais mar ni aon a gheibh buille bàis. Air mothachadh so do Chrìosduidh, thug e'n, ath-bhuille dha, ag ràdh, Ni h-e amhain sin, ach anns gach ni dhiubh sin tha sinn a' toirt tuilleadh agus buaidh trid-san a ghràdhaich sinn. Agus leis a sin sgaoil Apolion a sgiathan, agus dh'fhalbh e, air chor 's nach faca Crìosduidh tuille ni 's mò e. Mic. vii. 8. Rom. viii. 37. Seum. iv. 6.

Cha'n urrainn aon neach a smuaineachadh na bha dh' ulartaich, agus do raoicil air Apolion sa chòmhraig so, mar biodh e ga fhaicinn mar bha mise: Labhair e mar dhràgon; agus air an laimh eile, na bha dh'osnaich agus a phlosgail air Crìosduidh. Cha d'amhairc e le taitneachd fad na h-ùine, gus 'n do thuig e gun do reub e Apolion le chlaidheamh da-fhaobhair; an sin bha fiamh-gàir' air, agus sheall e suas. Ach 'se sealladh a b'uamhasaich a chunnaic mi riamh.

An sin 'n uair a chriochnaich an còmhrag, thuirt Crìosduidh, bheir mi an so buidheachas dha-san a shaor mi o bheul an leomhainn, agus dhasan a rinn mo chòmhnadh an aghaidh Apolion, Ag ràdh:—

"Chuir Beelsebub, ceann-feadhn' an Uilc,
D'am ionnsuidh fear gun bhuaidh,
Gum liodairt, a's gum shàrachadh,
Lan armaichte gum thruaigh:
Ach rinn Michael còmhnadh leam,
A's chuir mi'n ruaig, tre ghrâs,
Air Apolion fuilteach ud;
'S do Dhia bidh glòir gu brath."

An sin thainig da ionnsuidh *lámh* le cuid do dhuilleach craoibh na beatha, agus chuir Crìosduidh iad ris na creuchdan a fhuair e sa' chath, agus leighiseadh air ball iad. Shuidh e mar an ceudna sìos san àite sin a dh' itheadh arain, agus a dh'ol as an t-searraig a thugadh dha roimhe sin; agus air dha aineal a leagail, agus a bhi air a bheothachadh, dh' imich e air a thurus, le chlaidheamh ruisgte na laimh; oir thuirt e, Cha'n fhios domh nach 'eil nàmhaid eile dlu dhomh. Ach cha d'thug Apolion aon ionnsuidh tuilleadh air fad a' ghlinne.

Bha aig ceann a' ghlinne so, gleann eile, ris an abrar, Gleann-sgàil-a-bhàis: agus b' eigin do Chrìosduidh dol troimhe, a chionn gur h-ann tre mheadhon a bha 'n t-slighe chum a bhaile nèamhaidh. A nis bha 'n gleann so ro-uaigneach. Tha'm fàidh Ieremiah ag ràdh uime, Gu bheil e 'na fhàsach, 'na fhearann fàsail, lan shlochd, fearann tairt agus sgàile bàis, fearann nach d'imich aon duine ach Crìosduidh troimhe, agus far nach do ghabh duine riamh còmhnuidh. Ier. ii. 6.

An so bha Crìosduidh air a chuir thuige ni bu ghoirte na bha e sa' chath le Apolion: mar chluinneas sibh an ùine ghearr.

Chunnaic mi am aisling, 'n uair a thainig e an co'-chrìch ri Sgàil-a-Bhàis, gun do thachair air dithis dhaoine, do chloinn na h-aitim a thug droch cliù air an deagh fhearann, a' deanamh cabhag gu dol air an ais; agus labhair Crìosduidh air a mhodh so riu.

*Crìosduidh.* C'àit a tha sibh a' dol?

*Daoine.* Tha sinn a grad dhol air ar n'ais; agus b'àill leinn thus a dhol ann cuideachd, ma tha spéis agad do d'bheatha no do d'shìth.

*Crìosduidh.* C'arson, Ciod is coireach? thuirt Crìosduidh.

*Daoine.* Ciod is coireach! thuirt iad; bha sinne 'g imeachd air a cheart slighe air am bheil thusa, agus chaidh sinn cho fad 'sa bha chridhe againn dol; chaidh sinn cho fada 's gur gann a fhuair sinn pilleadh; oir nan rachamaid beagan ni b'fhaide air ar n-aghaidh cha bhitheamaid an so a dh'innseadh sgeoil duitsa.

*Crìosduidh.* Ach ciod a thachair oirbh? arsa Crìosduidh.

*Daoine.* Cha mhòr nach deach' sinn a steach do Ghleann-sgàile-a-bhàis, ach bha sinn cho sealbhach 's

gum faca sinn ar cunnart m'an d'ràinig sinn e. Salm xliv. 19.; cvii. 19.

*Crìosduidh.* Ach ciod a chunnaic sibh? arsa Crìosduidh.

*Daoine.* Chunnaic sinn dìreach an Gleann fein, a tha gu dorcha dubh. Chunnaic sinn mar an ceudna taibhsean, fiadh-dhaoine, agus dràgoin an t-sluichd. Chuala sinn cuideachd ulfhartaich oillteil sa' ghleann, mar gu'm b'ann a' teachd o dhaoinibh ann an truaighe chràitich, a bha air an sàrachadh an geimhlean agus an trioblaid; agus bha'n crochadh os ceann a' ghlinne sin neoil na h-aimhréite. Tha'm bàs mar an ceudna a' sior-sgaoileadh a sgiathan thairis air. An aon fhocal, tha e anabharrach duaichnidh agus eagallach, gu tur mi-riaghailteach. Iob iii. 5.; x. 22.

*Crìosduidh.* An sin thuirt Crìosduidh, Cha tug na thuirt sibh orm a shaoilsinn, nach e so an rathad réidh chum a' chala d'am miannach leam dol. Ier. ii. 6.

*Daoine.* Biodh e 'na rathad dhuitsa, ach cha roghnaich sinne dhuinn féin e.

Mar so dhealaich iad, agus dh'imich Crìosduidh air a thurus, a' cumail a chlaidheimh ruisgte na laimh, air eagal gun tugtadh ionnsuidh air.

Chunnaic mi 'n sin am aisling, gun robh slochd domhain air taobh deas na slighe, gu ceann eile a' ghlinne: 'S e 'n slochd so anns an do threoraich na doill iadsan a bha dall anns gach linn, agus far an do chailleadh araon iad. Agus air an laimh chli, bha boglach chunnartach, agus nan tuiteadh eadhon duine math fein innte, cha'n fhaigheadh e innt' ionad air an seasadh e. Sa' bhoglaich so, thuit righ Daibhidh aon uair, agus bhiodh e air a chall innte, mur spìonadh e-san a tha comasach a mach e.

Bha'n cois-cheum an so anabharra cumhann, uime sin bha deadh Chrìosduidh na eigin: oir anns an dorcha 'n uair bha e 'g oidheirpeachadh an slochd a sheachnadh air an darna laimh, bha e'n cunnart tuiteam san làthaich air an laimh eile: 's am feadh a bha e seachnadh na làthaich, bha e 'n cunnart tuiteam san t-slochd air an taobh eile. Mar so chaidh e air aghaidh, agus chuala mi e 'g osnaich gu goirt: oir a bharr air a chunnart a dh'ainmich mi, bha 'm frith-rathad cho dorcha 's nach bu leir dha c'ait an cuireadh e chas.

Mu thimchioll leth a' ghlinne, mhothaich mi gur ann

a bha ifrinn, agus bha i fagus do'n t-slighe. A nis, arsa Crìosduidh, ciod a ni mi? agus bha'n lasair agus an toit a' sìor-bhrùchdadh a mach gu pailt, le drileannaibh agus le fuaim uamhasach, (nithe air nach drùigheadh Claidheamh Chrìosduidh, mar rinn e air Apolion) s' gu'm b'eigin da a chlaidheamh a chur 'n truail; agus oidheirp a thoirt air e fein a dhion le h-Urnuigh: Mar so ghlaodh e ann am èisdeachd, O Thighearna, guidheam ort saor m' anam, Salm cxvi. 3. Air an doigh so dh'imich e uidhe mhòr, ach bha'n lasair dlù air bhi ruigheachd air: chual e fòs glaodhaich chràiteach, agus sgreadail oillteil, ionnan 's gun robh eagal air gun reubt'as a chéile, no gun saltairte fo na cosan e mar aolach na sràide. Bha 'n sealladh eagallach agus an fhuaim uamhasach ud na fhradharc agus na éisdeachd c'ar iomadh mīle; agus air leis gu'n cual e cuideachd do dhroch spioradaibh a' teachd na chò'-dhail, sheas e, agus smuainich e ciod a b'fhearr dha a dheanamh: air uairibh, cha mhòr nach robh na rùn pilleadh; air uairibh eile smuainich e gun teagamh gun robh e nis leth na slighe: Chuimhnich e fòs, mar chaidh e cheana tre ioma cunnart; agus gum feudadh e am barrachd cunnairt a ruith le dol air ais na le e dhol air aghaidh; agus chuir e roimhe dol air adhart; gidheadh bha na droch spioradan an càil choslais a' teachd ni bu dlùithe dha, ach 'n uair bha iad dìreach gu bhi aige, ghlaodh e le guth àrd, Gluaisidh mi ann an neart an Tighearna Dia. Air dha so a ràdh le lan-mhuinghinn, cha d'thainig iad ni b'fhaide.

Tha aon ni a b'àill leam a thoirt fainear, eadhon gun do thuig mi gu'n robh Crìosduidh truagh cho mòr na bhreislich, 's nach robh aithne aig air a chainnt fein; Oir an uair a bha e dìreach fa chomhair an t-sluichd loisgich, thainig aon do na droch dhaoin' air a chùl, thainig e gu farusta dlù dha, agus chuir e cagar na chluais an cainnt bheumnaich thoibheumaich, agus shaoil e gur ann uaithe fein a thainig e. Chuir so tuille duilichinn air Crìosduidh na aon ni eile a thainig air, eadhon gun 'tugadh e nis toibheum dha-san air an robh roimhe so na h-urrad ghaoil aige; gidheadh, nam b'urrainn da a leasachadh cha deanadh se e: ach cha robh do sheoltachd aige na dhruid a chluasan, no idir na thug fainear co uaith a thainig an droch cainnt sin.

As deigh do Chriosduidh coiseachd mar so gu dubh-

ach tùirseach, air leis gun cual e guth air thòiseach air, ag radh, Ged a shiubhail mi trid Ghlinn-sgàil-a-bhàis cha bhi eagal uilc orm; oir tha thusa maille rium, Salm xxiii. 4. An sin bha aiteas air, air son nan aobhar so a leanas.

*Air tùs.* A chionn le sin a chluinntinn, gun do thuig e gu'n robh cuid-eigin air an robh eagal Dé a' siubhal a ghlinne cho math 's a bha e féin.

*'San dara h-àite.* Air son gu'n do mhothaich e gu'n robh Dia leo, ged a bha iad ann an dorchadas cho mòr: agus c'arson nach biodh e leamsa cuideachd? ged nach urrainn mi a thoirt fainear, a thaobh an àite sam bheil mi, Iob xi. 10.

*'San treas àite.* Do bhri, nam b'urrainn e teachd suas riu, gum biodh an ùine ghearr cuideachd aige.

Anns a' bheachd so shiubhail e air aghaidh, agus ghlaodh e ris an fhear a bh'air thoiseach air: ach cha robh fios aige-san ciod a fhreagradh e; oir bha e'm barail gu'n robh e leis fein mar an ceudna. Ach tamull na dheigh sin shoilleirich an lath: An sin thuirt Crìosduidh, Thionndaidh e sgail a' bhàis gu maduinn, Amos v. 8.

Air do'n latha bhi nis air teachd, dh'amhairc e na dhéigh, cha'n ann le rùn pilleadh, ach a dh'faicinn nan cunnart as an d'thainig e am feadh a dh'imich e san dorchadas; mar so chunnaic e ni bu shoilleire an slochd a bh'air an darna laimh, agus a' bhoglach a bh'air an laimh eile; agus cho cumhann sa bha 'n t-slighe eatorra; chunnaic e fòs na taibhsean, na fiadh-dhaoine, agus uile-bheistean an t-sluichd, ach bha iad uile fada uaithe; oir cha do chuir iad dragh air an deigh do'n latha teachd; ach chunnaic e iad a reir mar tha e sgriobhta, Taisbeanaidh e nithe doimhne á dorchadas, agus bheir e sgàil a' bhàis gu solus, Iob xii. 22.

A nis bha aiteas air Crìosduidh a chionn gu'n do shaoradh e o gach cunnart san t-slighe ùdlaidh dhorcha sin; oir ged a bha eagal air as na cunnartan a bha roimhe cha robh trian air do na bhitheadh air nam faiceadh e gu soilleir iad: dh'èirich a nis a' ghrian air, agus bha e na thoileachas mòr leis. Thoir fainear ged a bha cheud chuid do Ghleann-sgàil-a-bhàis cunnartach, gun robh na bha aige ri dol troimhe fathast, nam bu chomasach e, ni bu ro-chunnartaiche. Oir o'n àite san robh e nis na sheasamh gu ceann eile a' ghlinne, bha'n t-slighe air a

h-iom-dhruideadh le ribean le ceapan-tuislidh, agus le liontan, lan do shlochdan, do bheoil-fo-fhraoch, do thuill-dhomhain, agus do sgrìodain, air chor 's nam b'e'n dorch a bhiodh ann, mar bha e aige an toiseach a ghlinne, 's gann a dh'fheudadh e gun bhi air a chall annta: ach mar thuirt mi, bha ghrian air èiridh. An sin thuirt e, Thug e air a choinneil dealrachadh air mo cheann, agus le a sholus tha mi siubhal san dorchadas, Iob xxix. 3.

Leis an t-solus so thainig e gu ceann thall a' ghlinne. Agus chunnaic mi am aisling, gun robh aig ceann a' ghlinne so, mòran fala, chnàmhan luaithre, agus cuirp bheubainichte dhaoine, eadhon do na h-eilthirich a thainig roimhe an rathad so: 's am feadh a bha mi cnuasach ciod a b' aobhar dha sud, chunnaic mi beag-an romham uamha, far an robh o shean da fhamhair, Pàpa agus Ana-creideamh, a' gabhail còmhnuidh, agus gu'n do chuir an cumhachd agus an an-tighearnas na daoine sin gu bàs, a bha'n cnaimhean, am fuil, an luaithre, &c. nan luidhe feadh an àite. Ach chaidh Crìosduidh seachad air gun mhòr-chunnart, ris an do ghabh mi ìoghnadh; ach thuig mi o sin, gu'n robh Ana-creideamh marbh o chionn ioma bliadhna, agus ged a bha'm fear eile beo, gun robh e cho lag leis an aois agus leis a choilion tuasaid san robh e 's nach b'urrainn da a nis ach suidh am beul na h-uamha, a' casadh fhiacall ri luchd-turuis san dol seachad, làn farrainn a chionn nach b' urrainn e dochann a dheanamh dhoibh.

Mar so chunnaic mi gu'n deach' Crìosduidh air aghaidh air a thurus; ach cha robh fios aige ciod a theireadh e ris an t-seann-duine a bha na shuidh aig beul na h-uamha, gu h-àraidh o'n a labhair e ris, ge nach b' urrainn da dol as a dheigh; ag ràdh ris nach stadadh iad gus an rachadh tuille dhiubh a losgadh. Ach dh'fhan e-san na thosd, gun umhail a ghabhail deth, agus chaidh e seachad, gun chiorram èiridh dha. An sin sheinn Crìosduidh am fonn so :—

"Gum beil mi fathast sàbhailte
An deis thigh'n 'as gach baobhal,
A thachair orm an gleann a' bhais,
Cha lugh' e leam no ioghnadh.
Ach cliu, is moladh do'n laimh fhéil,
A chum mi suas, am measg
Gach duibhre, deamhain, cràdh, a's leon,
A chuairtich mi gu tric."

A nis air do Chrìosduidh bhi dol air aghaidh, thainig e gu uchdan beag a chaidh a thogail chum gum faiceadh an luchd-turuis sealladh rompa : Chaidh Crìosduidh suas air, agus sùil gu'n tug e, chunnaic e Dìleas roimhe. An sin ghlaodh Crìosduidh gu h-àrd, O! co so tha romham? Stad, agus bithidh mis am chompanach agad. Sheall Dìleas air ais, agus thuirt Crìosduidh ris a rithist. Fuirich, fuirich, gus am bi mi agad : ach fhreagair Dìleas, cha'n fhuirich : tha mi teicheadh air son m'anama, agus tha dioghaltair na fala an tòir orm.

Leis a so, bha mi-ghean air Crìosduidh, agus dh' fhalbh e le uile neart, gus an deach e seachad air Dìleas; mar so bha toiseach aig an fhear a bh' air dheireadh. An sin rinn Crìosduidh gàire fanaid, a choinn gu'n robh e nis air thoiseach ; ach le cion faicill fhuair e tuisleadh leis an do thuit e, agus cha b'urrainn da èiridh gus an d'rinn Dìleas còmhnadh ris.

An sin chunnaic mi a' m' aisling gu'n d'imich iad gu caidreach air an aghaidh, a' labhairt mu gach ni a thachair dhoibh air an turus; agus mar so thòisich Crìosduidh.

*Crìosduidh.* A bhràthair ionmhuinn agus urramaich, a Dhìleis, 'S math leam gu'n d'rug mi ort, agus gu'n tug Dia dhuinn a bhi dh' aon rùn, gum feud sinn siubhal maille r'a chéile air an t-slighe thaitnich so.

*Dìleas.* A charaid ghràdhaich, bha duil agam gu'm bitheadh tu leam an âm dhomh bhi triall o'n bhaile, ach bha thu air thoiseach orm: Uime sin b'eigin domh teachd an fhad so a'm' aonar.

*Crìosduidh.* Cia fhad sa dh'fhuirich thu am dhèigh-s' ann am Baile-leir-sgrios m' an d' fhalbh thu air do thurus?

*Dìleas.* Gus nach b'urrainn domh fuireach ni b'fhaide; oir bha e 'na làn-naigheachd an deigh dhuitsa falbh, gum biodh am bail' againn an ùine ghearr air a losgadh le teine neamh.

*Crìosduidh.* An e! gu'n do labhair do choimhearsnaich mar sin?

*Dileas.* Labhair iad: oir bha e rè seal am beul gach duine.

*Criosduidh.* Ach an do theich aon duine ach thusa o'n chunnart?

*Dìleas.* Ged a bha, mar a thuirt mi, môran bruidhne

F 3

mu thimchioll, 's i mo bharail nach do làn-chreid iad e. Oir ann an teas an cainnte, chuala mi cuid diubh a' labhairt gu fanaideach umadsa, agus mu d' thurus eu-cèillidh, oir 'se so a thuirt iad ri d' thurus: Ach b' i mo bharail san àm sin, agus 's i fhathast, gur h-e is crioch do'n bhail' againn bhi air a losgadh le teine agus le pronnusg, uime sin dh'fhàg mi e.

*Criosduidh.* An cuala tu guth air mo choimhearsnach Socharach?

*Dileas.* Chual, a Chrìosduidh, chuala mi gun do lean e thu gu ruig Slochd-na-mi-mhisnich; anns an do thuit e, mar thuirt cuid; ach cha bu mhath leis fios a bhi gu'n do thachair sin, ach 's cinnteach mise gu'n robh gu leoir do shalchar an t-sluichd air.

*Criosduidh.* Agus ciod a thuirt na coimhearsnaich ris?

*Dileas.* Thug iad uile tàmailte mhòr dha; rinn na h-urrad diubh sgeig agus fanaid air, ionnus gur gann a gheibh e obair sam bith r'a dheanamh. Tha e nis ni's mìle mheasa na bha e roimhe.

*Criosduidh.* Ach c'arson a tha iad cho cruaidh 'na aghaidh, do bhrigh 'gur coma leo fein an t-slighe ris 'n do chuir e cùl?

*Dileas.* Thuirt iad nach b'fhiù e, nach robh e firinneach 'na aidmheil; Air leam gum bheil Dia air brosnachadh suas a naimhdean a thoirt tàire dha, gu dheanamh na ghnà-fhacal, a chionn gun do thréig e an t-slighe. Ier. xxix. 18, 19.

*Criosduidh.* An robh thu cainnt ris mu'n d'fhalbh thu?

*Dileas.* Choinnich mi aon uair air an t-sràid e, ach shiap e gu taobh eile na sràide, mar neach air am biodh nàire as na rinn e; air chor 's nach d'fheud mi labhairt ris.

*Criosduidh.* Bha dòchas math agam as, 'n uair a dh' fhalbh mis a mach; ach 's eagal leam gu'n caillear e nis ann an leir-sgrios a bhaile. Oir thachair dha a reir an t-sean-fhacail: Phill am madadh r'a sgeth, agus a mhuc a chaidh nigheadh, chum a h-eabradh san làthaich, 2 Pead. ii. 22.

*Dileas.* Tha eagal sin ormsa cuideachd; ach cò 's urrainn a leasachadh?

*Criosduidh.* A nis a choimhearsnaich Dhìleis, arsa Criosduidh, leigeamaid dhinn a bhi labhairt uime-san, agus labhramaid mu na nithe a bhuineas duinn fein.

Innis a nis domh ciod a thachair dhuit an gabhail rathaid; oir tha fios agam gur iomadh ni a dh'èirich dhuit, no 's iongantach e.

*Dileas.* Sheachainn mi 'n slochd san do thuit thusa, agus rainig mi 'm bealach gun a bheag a dh' èiridh dhomh; ach a mhàin gun do thachair tè orm gam b'ainm Togarrach, a bha coltach ri coir' a dheanamh orm.

*Criosduidh.* Bu mhath gun do sheachain thu a lion: Bha Ioseph an droch staid leatha, agus thàr e uaipe mar rinn thusa: ach 's beag a bha eadar e 's a bheatha a chall. Ach ciod a rinn i riutsa? Gen. xxxix. 11, 12, 13.

*Dileas.* Cha'n urrainn duit a smuaineachadh na thug i do chuireadh dhomh; bha i gealltuinn gach sòlas domh nan aontaichinn leatha.

*Criosduidh.* Cha do gheall i dhuit sòlas deagh-choguis.

*Dileas.* Tha fios agad gur h-e bha mi ciallachadh, gach sòlas feolmhor agus saoghalta.

*Criosduidh.* Buidheachas do Dhia gu'n do sheachainn thu i: An ti is fuathach leis an Tighearna gèillidh e dhi, Gnàth. xxii. 14.

*Dileas.* Cha'n aithne dhomh an do sheachainn mi gu h-iomlan i, no nach do sheachainn.

*Criosduidh.* Tha dòchas agam nach d'aontaich thu le miann?

*Dileas.* Cha d' aontaich, chum mi fein a thruailleadh, oir chuimhnich mi air sean-fhacal a chuala mi, a thuirt gu'n robh a ceumannan a' gabhail greim air ifrinn. Mar sin dhùin mi mo shùilean, mu'm bithinn air mo mhealladh leatha: an sin throd i gu sgaiteach rium, ach dh'fhalbh mise romham, Gnàth. v. 5. Iob xxxi. 1.

*Criosduidh.* An deach ionnsuidh sam bith eile a thoirt ort air an t-slighe?

*Dileas.* 'Nuair a thainig mi gu bun Bruthach-na-h-éigin, thachair fior-sheann-duine orm a dh'fhiorsraich dhiom cò mi? agus c'àit' a bha mi dol? Dh'innis mi dha gu'm b'fhear turuis mi, a bha dol chum a' bhaile neamhaidh. An sin thuirt an seann duine, tha coslas duine choir ort, am bi thu deonach fuireach agamsa air son na duais a bheir mi dhuit? An sin dh'fheoraich mi dheth, c'ainm a bh'air agus c'àit' an robh e chòmhnuidh? Thuirt e gum b'e ainm an ceud Adhamh, agus gu'n robh e thàmh ann am Baile-na-ceilge. Dh'fheoraich mi dheth an sin,

ciod a b' obair dhomh? agus ciod an tuarasdal a bheireadh e seachad? Thuirt e rium gu'm b'e obair iomadai taitneachd, agus a thuarasdal, gum bu mhì a' b' oighre air a chuid mu dheireadh. A thuilleadh air sin dh'fheoraich mi dheth, ciod an tigh a bha e gleidheadh, agus ciod na seirbhisich eile a bh'aige? Dh'innis e dhomh, gu'n robh gach ni blasda, sôghail san t-saoghal, r'am faotainn 'na thigh, agus gu'm b'iad a ghineil fein a sheirbhisich. An sin dh'fheòraich mi ciod a bh'aige do chloinn? Thuirt e, nach robh aige ach triùir nighean, Ana-miann-na-feola, Miann-nan-sùl, agus Uabhar-na-beatha; agus gu'm faighinn-sa te dhiubh r'a phòsadh nam bu toil leam e. An sin dh'fheoraich mi dheth, cia fhad a b'àill leis mi bhi aige? agus thuirt e rium, cho fad a's bu bheo e, 1 Eoin ii. 16.

*Criosduidh.* Seadh, agus ciod an co'-dhunadh gus an d'thainig an seann duine agus thu fein mu dheireadh?

*Dileas.* Air leam gu'n robh mi air tùs deonach air dol leis; oir air leam gu'n robh a thairgse math; ach sùil gan tug mi'n clàr aodainn, chunnaic mi sgriobht' ann, Cuir dhiot an seann duine le ghniomharraibh.

*Criosduidh.* Agus ciod an sin?

*Dileas.* An sin thainig e am aire ciod air bith a theireadh e, nach éisdinn ris, oir an uair a gheibheadh e dhachaidh mi, gu'n reiceadh e mi mar thràill. Mar sin dh'iarr mi air fuireach na thosd, agus nach rachainn am fagus do dhorus a thighe. An sin chàin e mi agus thuirt e rium, Gu'n cuireadh e fear air mo thòir, a chràidheadh am chridhe mi. 'Nuair a chuala mi sin, thionndadh mi uaithe; ach san àm sin mhothaich mi e a' deanamh greim air m'fheoil cho mòr 's gu'n do shaoil mi gu'n tug e leis mi: Thug sin orm glaodhaich, "Och! is duine truagh mi!" San inntinn so thòisich mi ri dìreadh na bruthaich, Rom. vii. 24.

San uair a dhìrich mi mu leth rathaid, chunnaic mi fear luath siubhlach a' teachd as mo dheigh: agus thainig e suas rium mu'n cheart àit' am beil an t-àite-suidhe.

*Criosduidh.* 'S ann dìreach an sin, arsa Crìosduidh, a shuidh mise sios a ghabhail fois; ach thug an cadal thairis mi, agus chaill mi'n sgriobhadh a bh'ann am bhroilleach.

*Dileas.* Na cuir casg air mo sheanachas, a dheadh Chriosduidh, oir co luath sa rug an duine orm, cha' d'èisd

e'n ath-fhocal, ach bhuail e mi, agus thuit mi sios an riochd mairbh. Ach 'n uair a thainig mi am ionnsuidh fein, thuirt mi ris, C'arson a bhuin e mar sin rium ? A deir e, A chionn gu'n robh mi gu diomhair ag aomadh leis a' Cheud Adhamh: agus leis sin a ràdh, thug e buile marbhtach eile dhomh anns an uchd, agus thuit mi'n comhair mo chùil; agus bha mi 'm shìneadh aig a chasan mar bha mi roimhe. 'Nuair thainig mi rìs am ionnsuidh fein, ghuidh mi air tròcair a dheonachadh dhomh. Ach thuirt e rium, cha'n aithne dhomh c'arson a dheonaichinn tròcair dhuit: agus bhuail e rìthist mi. Chuireadh e gun teagamh crioch orm, mar tigeadh fear seachad a thuirt ris sgur.

*Crìosduidh.* Co thuirt ris sgur ?

*Dileas.* Cha d'aithnich mi'n toiseach e; ach air dha bhi dol seachad, thug mi fainear na tuill a bha air a lamhaibh agus na thaobh : an sin thuig mi gum b'e ar Tighearn a bh'ann. Agus dhìrich mi suas a' bhruthach.

*Crìosduidh.* B'e Maois am fear a rug ort. Cha chaomhain e aon neach, cha mhò a nochdas e tròcair dhoibhsan a bhriseas a lagh.

*Dileas.* Is math a ta fhios agam ; cha b'e cheud uair a thachair e orm. Is e a thàinig a' m' ionnsuidh 'nuair a bha mi thàmh gu'n chùram orm aig an tigh, 's a dh'innis dhomh gu'n cuireadh e'n tigh r'a theine os mo cheann nam fanainn ni b'fhaid' ann.

*Crìosduidh.* Ach am faca tu 'n tigh ud a bh'air mullach an t-slèibhe, air an taobh air an do thachair Maois ort ?

*Dileas.* Chunnaic, agus na leomhainn cuideachd m'an d' thainig mi d'a ionnsuidh ; ach air leam gu'n robh iad nan cadal: oir b'ann mu mheadhon là a bha e; agus a chionn gu 'n robh na h-urrad do 'n latha romham, chaidh mi seach an dorsair, agus dh'imich mi sios a bhruthach.

*Crìosduidh.* Dh'innis e dhomh gu'm fac' e thu a' dol seachad ; ach b'fhearr leam gu'm biodh tu air deanamh guth aig an tigh; oir nochdadh iad dhuit ioma ni iongantach, is gann a dhi-chuimhnicheadh tu gu là do chrìche. Ach guidheam ort innis domh, an do thachair aon neach ort an Gleann-na-h-Irisleachd ?

*Dileas.* Thachair fear orm ann d'am b'ainm Neo-thoilichte, leas am b'àill impidh a chuir orm pilleadh air m'

ais leis: thuirt e gur e bu choireach ris, a chionn gu'n robh an gleann na àite neo-mheasail. A bharr air sin thuirt e rium, le mi dhol an sin, gu'n tugainn oilbheum do mo chairdibh, mar bha Uabhar, Ardan, Fein-spèis, Uaill-shaoghalta, agus muinntir eile, a bha fios aige, a ghabhadh gu h-olc mi dhol ann.

*Crìosduidh.* Seadh, agus ciod a thuirt thu ris?

*Dileas.* Thuirt mi ris, ged a dh'fheudadh gach neach a dh'ainmich e dàimh agairt rium a réir na feola gidheadh o'n a thainig mi air an turus so, gu'n do chuir iad cùl rium, agus gu'n do chuir mise cùl riu-san; air an aobhar sin gu'n robh iad a nis mar nach buineadh iad riamh dhomh. Dh'innis mi osbarr dha, nach d'aithris e'n fhirinn dhomh mu'n ghleann so: oir roimh urram gun robh irisleachd, agus spiorad uaibhreach roimh leagadh. Uime sin, thuirt mi ris, gu'm b'fhearr leam dol tro'n ghleann so chum an urraim aig na daoine bu ghlice, no chum an ni sin a bha e-san a meas na aithrigh-ghaoil.

*Crìosduidh.* An do thachair a bheag tuilleadh ort sa' ghleann sin?

*Dileas.* Thachair Nàire orm: ach dheth na h-uile neach a thachair riamh orm air leam gur e-san is lugha nàire. Ghabhadh càch cuir air cùl le beagan seanachais; ach h-eab nach sguìreadh am fear beag-nàrach so idir.

*Crìosduidh.* Ciod a thuirt e riut?

*Dileas.* Ciod a thuirt e! chuir e an aghaidh diadhachd fein: thuirt e gu'm bu ghnothach bochd, dìblidh tràilleil do dhuine bhi leantuinn diadhachd; gu'm bu ghnothach neo-dhuineil cogais-mhaoth: agus gun tairngeadh e gu beag meas duine bhi cho faicilleach air a chainnt agus air a dheanadas, 'sa bha diadhachd ag iarraidh. Thuirt e cuideachd gu'm b'ainmig a bha na cumhachdaich, na saoibhir, no na daoine glice sa bharail san robh mise; no idir iadsan m'am fàsadh iad nan amadain, gu bhi toileach an t-iomlan a chall gun fhios c' ar son. Fhuair e cuideachd coire do chor iosal neo-fhiachail nan eilthireach a bh'ann san àm; agus mar an ceudna, gu'n robh iad ain-eolach neo-thuigseach anns gach oilean measail gnàthaichte: Seadh thuirt e, gu'm bu nàir do dhuine suidh sios gu tùirseach, brònach, lesearmoin a chluinntinn, agus tighinn dachaidh gudubhach deurach: gu'm bu nàir dhomh maitheanas iarraidh air mo nàbaidh air son coire bheag, no idir co'-leasachadh a thoirt da

air son ni a bheirinn uaithe. Thuirt e fòs, gu'n robh diadhachd a' toirt air duine fàs neonach leis na daoine mòra, air son peacaidh gu'n robh iad ciontach agus gun meas a bhi aige air daoine nach b'fhiù, a chionn gu'm b'ionann barail doibh agus d'a fein : Agus nach nàir an gnothach sin, thuirt e? 1 Cor. i. 26. iii. 18. Phil. iii. 7—9. Eoin vii. 48.

*Crìosduidh.* Agus ciod a thuirt thu ris?

*Dìleas.* A Thuirt mi ris! 'S gann a bha fios agam ciod a theirinn ris an toiseach. Chuir e thuige cho teann mi, 's gun d'thainig m'fhuil a' m' aodann; agus cha mhòr nach d'fhartlaich e orm. Ach fa dheireadh, ghlac mi misneach, agus thuirt mi ris gun robh na nithibh a bha measail aig daoine, fuathach le Dia. Agus air leam a rìthist gu'n robh am fear so ag innseadh dhomh mu dhaoine ach nach d'innis e idir dhomh mu Dhia agus mu fhocal. Agus thainig e'm bheachd, nach rachadh gu làtha a bhreitheanais breth a thoirt oirnn gu sonas no gu truaighe a reir gnàth an t-saoghail, ach a réir lagh agus gliocais an Tì is àirde. An sin thuirt mi, gur e an ni a their Dia is fearr, ged a their daoine 'na aghaidh : uime sin do bhrìgh gu'm beil Dia a' gabhail diadhachd mar roghainn : gur caomh leis cogais-mhaoth ; agus gur iadsan a tha g'an deanamh fein nan amadain air son rioghachd neimh' is glice ; agus gu'm bheil an duine is bochda aig am bheil gràdh do Chrìosd ni 's saoibhire no an 'duine is mò maoin air domhan air am beag e. " Fhir gun nàire imich romhad, oir tha thu an aghaidh mo shlainte; an gabh mi riut an aghaidh mo Thighearna? Cionnas ma ta a dh'amhaircinn air 'n uair a thigeadh e? Nam bithinn san àm fo nàir as fein agus as a sheirbhisich, cionnas a dh'fheudas duil a bhi agam ris a bheannachadh?" Ach gu deimhin bu chré gun nàir am fear so; 's gann a b' urrainn domh a chuir as mo charamh : seadh, leanadh e rium, a' cur cagair ann am chluais mu nithe a bhuineas do laigsin a chreidimh ; ach mu dheire thuirt mi ris gu'm bu diomhain da tuilleadh a ràdh m'an chùis ; oir gur iad na nithe a b'fhuathaich leis san a b'annsa leamsa ; fhuair mi ma dheireadh cuidhte dheth. San a fhuair mi seachad air thòisich mi air an òran so a sheinn, Mat. viii. 38.

Is goirt 's gur cruaidh na deuchainnean
Thig orrasan a bhios,
Umhal do'n ghairm nèamhaidh ud,
'S nach meataich ann le sgìos ;

Ach bi'maid seasmhach misneachail,
Le 'r n-earbs á Dia gach àm,
A's ni e-san fòs ar saoradh as,
Ar trioblaidean nach gann.

*Crìosduidh.* Tha aiteas orm a bhràthair gu'n do sheas thu cho treun an aghaidh an t-slaoightir' ud: anns gach ni tha thu 'g ràdh is e mo bharail nach tug iad an t-ainm ceart idir air; oir tha e cho dàna mhìobhail 's gu'n lean e sinn feadh na sràide, agus gun oidheirpich e nàir a chuir oirnn am fianuis gach duine: 'se sin nàir a chuir oirnn air son an ni ata math; ach mur biodh e fein gun nàire cha deanadh e idir mar tha e deanamh; ach cuir-eamaid gu duineal 'na aghaidh; oir ga mor a bhòilich cha'n àrdaich e ach na h-amadain, "Sealbhaichidh na daoine glice urram," *arsa Solamh;* "ach is e nàire àrd-achadh nan amadan." Gnath. iii. 35.

*Dileas.* 'S fheudar dhuinn còmhnadh ar n-Athar neamhaidh iarraidh an aghaidh Nàire, leis am b'aill sinn a bhi trèubhach air son na firinn air thalamh?

*Crìosduidh.* Is fior sin; ach an do thachair aon duine tuilleadh ort sa' Ghleann sin?

*Dileas.* Cha do thachair oir bha solus na gréine agam a chuid eile dheth; agus fòs tre Ghleann-sgail-a-bhàis.

*Crìosduidh.* Bu shona dhuitsa sin: oir fhuair mis air atharrachadh e; oir thugadh, cho luath 'sa thainig mi stigh do'n ghleann sin, oidheirp orm le Apolion, agus bha cruaidh chòmhrag eadar ruinn, agus shaoil mi iomadh uair gu'm faigheadh e buaidh orm, gu h-àraidh 'nuair a fhuair e fodha mi, 'sa bhrùth e mi, mar ga'm fàisgeadh e'n deò asam; oir 'n uair thilg e sìos mi, leum mo lann as mo laimh: thuirt e rium an sin gu'm bu chùis da fein mi; ach ghlaodh mi ri Dia, agus chual e mi, agus shaor e as gach àmhghar mi. An sin dh'inndrinn mi an Gleann-sgàil-a-bhàis, agus cha robh leus soluis agam còrr is leth na slighe. Shaoil leam gu'n cuirte gu bàs mi iomadh uair; ach ma dheireadh bhris an fhàire agus dh' éirich a ghrian; agus dh'imich mi troimh na bha romham gu sunndach rèidh.

Osbarr, chunnaic mi a'm' aisling, mar dh'imich iad air an aghaidh gu'n d'amhairc Dìleas chum an darna taobh, agus chunnaic e fear d'am b'ainm Bruidhneach, ag imeachd astar beag uatha. Bha e 'na dhuine mòr fada, ni b fhearr coslas fad as na dlù do laimh: Thuirt Dìleas ris mar a leanas:

" A charaid, c'ait a ruigeas tu ? Am bheil thu dol chum na tìre nèamhuidh ?"

*Bruidneach.* Tha mi, thuirt e.

*Dileas.* Is maith sin ; tha dòchas agam gu 'm bi do dheadh chuideachd againn.

*Bruidhneach.* Tha mi deonach air bhi leibh.

*Dileas.* Thig air t'aghaidh ma ta, agus falbhamaid le chèile ; agus labhramaid mu nithe feumail.

*Bruidneach.* Is annsa leamsa labhairt mu nithe maith, maille ruibhse, no ri daoin' eile ; agus tha aoibhneas orm gu'n do thachair mi orrasan leis an ionmhuinn cùis cho taitneach ; oir cha mhòr leis an toil labhairt uime sin, ach 's annsa leo bhi cainnt mu nithe neo-tharbhach ; agus is doilich leamsa sin.

*Dileas.* Is cùis mhuladach da rìreadh e ; oir ciod an ni is aithridh bhi labhairt uime na na nithe a bhuineas do Dhia.

*Bruidneach.* Is ro-ionmhuinn leam thu : oir tha do chainnt làn do gheur-mhothachadh ; agus fòs ciod an t-aon ni a tha cho taitneach agus cho tarbhach ri bhi labhairt mu nithe a bhuineas do Dhia ?

Ciod na nithe cho taitneach ; ma tha tlachd aig duine labhairt mu eachdraidh, mu rùn-diomhair nithe ; no m'as miann le duine labhairt mu mhiorbhuilean, mu iongantais, no comharran, c'àit am faigh e nithe air an cuir sios cho taitneach agus cho snasmhor, 's a gheibh e sna sgriobtuiribh naomha ?

*Dileas.* Tha sin fior ; agus 'se tairbhe fhaotainn na leithid sin do chainnt bu chòir a bhi 'nar n-aire.

*Bruidhneach.* Is e sin a thuirt mise ; oir is e labhairt mu nithe mar sin is ro-tharbhaiche ; oir le sin a dheanamh feudaidh duine fàs eolach mu iomadh ni : mar tha faoineachd nithe talmhaidh, agus sochair nithe neamhaidh. Leis a so feudaidh duine mòr-fheum an nuadh-bhreith fhoghlum. Neo-iomlaineachd ar n-oibre féin ; am feum a th' againn air fìreanteachd Chriosd, &c. A bharr air so feudaidh duine a thuigsinn ciod e aithreachas a ghabhail, creidsinn, ùrnuigh a dheanamh, fulang, &c. Leis a so fòs feudaidh duine fhoghlum ciod iad geallanna mòr agus sòlais an t-soisgeil, chum a thoil-inntinn fein ; Osbarr leis a so feudaidh duine fhoghlum mar chuireas e an aghaidh barail mheallta, cuir leis an fhìrinn, agus an t-aineolach a theagasg.

*Dileas.* Tha sin uile fior: agus is toilichte mi iad sin a chluinntinn uaitsa.

*Bruidneach.* Mo thruaighe 'se easbhuidh nan nithe sin is ceannfath gu bheil iad cho tearc a tha tuigsinn an fheum a th'ac' air creideamh, agus am feum mòr a th'ac' air gràs 'nan anam, chum an ulluchadh fa chomhair na beatha siorruidh; ach tha iad gu h-aineolach a' buan-achadh ann an oibribh an lagha, leis nach 'eil e comasach do dhuine rioghachd Dhe fhaotainn.

*Dileas.* Ach le d' chead 's e eolas nèamhaidh tiodhlac Dhe: cha ruig aon duine air le gliocas saoghalta, no idir le labhairt uime.

*Bruidneach.* Tha dearbh-fhios agam air sin, oir cha'n urrainn duine aon ni fhaotainn mar toirear dha o nèamh e: tha'n t-iomlan o ghràs, ni h-ann o oibribh: b' urrainn dhomh ceud àite do'n sgriobtur mu thimchioll so a chomharrachadh a mach duit.

*Dileas.* Ro mhaith ma ta, arsa Dìleas, ciod an t-aon ni mu'n labhair sinn san àm so?

*Bruidhneach.* Air aon ni is àill leat: labhraidh mise riut mu nithe nèamhaidh no talmhaidh; nithe modhann-ail, no mu'n t-Soisgeul; nithe naomha, no mu nithe baoth; nithe chaidh seachad no mu nithe ri teachd; mu nithe aig an tigh no uaithe; mu nithe feumail no mu nithe diongmhalt; air chùmhnant gur h-ann chum ar buannachd a ni sinn e.

*Dileas.* A nis thòisich Dìleas ri iongantas a ghabhail, agus air dha dol a leth-taobh far an robh Crìosduidh, thuirt e os iosal ris, Nach taitneach an companach a fhuair sin: gu cinnteach ni am fear so deadh-fhear-turuis.

*Crìosduidh.* Ris a so rinn Crìosduidh smèide ciùin gàire, agus thuirt e, meallaidh an duine so mu'm bheil do bharail cho maith, le theangaidh mhilis bhriathraich, ioma fear do nach aithne e.

*Dileas.* An aithne dhuits' e ma ta?

*Crìosduidh.* 'S aithne dhomh! ni 's fearr na 's aithne dha e-fein.

*Dileas.* Cò e ma ta?

*Crìosduidh.* Is e is ainm dha Bruidhneach: tha e thàmh sa' bhail' againne; is ioghnadh leam nach aithne dhuit e; ach gun amharus tha 'm bail' againn ro-mhòr.

*Dileas.* Cò d' am mac e? agus ciod an earrann do'n bhaile am bheil e a chòmhnuidh?

*Crìosduidh.* Is mac e dh' fhear Abair-gu-maith, bha e thàmh san t-Sràid-bhriathraich; agus 's e Bruidhneach no Briathrach a their iad ris; agus ged is mòr a th' aige ri ràdh, cha'n 'eil ann ach fear nach fiù.

*Dìleas.* Ma ta shaoileadh tu gur taitneach an duin' e.

*Crìosduidh.* 'Se sin barail na muinntir nach 'eil min-eolach uime: oir is fearr e o'n tigh na aige. Tha thu le ràdh gur taitneach an duine e, a' toirt a m' chuimhne obair fear tharruinn dhealbh, a sheallas ni 's fearr asdar beag uait no le bhi dlù dhuit.

*Dìleas.* Ach 's barail leam nach 'eil thu da rìreadh, a chionn gu 'n d' rinn thu gàire.

*Crìosduidh.* Nior leigeadh Dia gu 'm bithinn ri faoineachd, ged a rinn mi smeide gàire, no gu'n cuirinn an eucoir air neach sam bith; innsidh mi tuilleadh dhuit uime; Tha'n duine so air son cuideachd sam bith, agus air son labhairt mu ni sam bith: ceart mar tha e labhairt riuts' an dràst' labhraidh e san tigh-òsda; agus mar is mò a bhios dò dheoch 'na cheunn is ann a's mo bhios do chainnt 'na bheul. Cha 'n 'eil diadhachd idir 'na chridhe, 'na thigh, no 'na chaithe-beatha: Tha na tha aige uime 'na theangaidh, agus cha 'n 'eil 'na dhiadhachd ach fuaim gun seadh.

*Dìleas.* Am bheil thu 'g ràdh sin! ma ta 's mòr a tha mis air mo mhealladh leis an duine so.

*Crìosduidh.* Air do mhealladh! 's cinnteach gu'm bheil thu'n sin. Cuimhnich an Sean-fhocal, Mat. xxiii. 1 Cor. iv. 2. Their, ach cha dean iad; ach cha'n ann an cainnt a tha rioghachd Dhe, ach an cumhachd. Tha e labhairt mu ùrnuigh, mu aithreachas, mu chreidimh, agus mu'n nuadh-bhreith; ach 'se labhairt na 's aithne dha umpa. Bha mise 'na theaghlach, agus thug mi fainear e aig an tigh agus uaithe: agus tha mi fiosrach nach 'eil mi ach a labhairt na firinn uime. Cha mhò a tha do dhiadhachd 'na thigh na tha bhlas air gealagan uidhe. Cha'n 'eil aon chuid ùrnuigh, no coslas aithreachais mu pheacadh ann: tha a reir an gnè na brùidean a' deanamh seirbhis is fearr do Dhia. Tha e 'na thàmailte, 'na mhasladh, agus 'na mhi-chliu, do diadhachd leis gach neach d'an aithne e; tha droch cliu air far am bheil e chòmhnuidh. Their iadsan a tha eolach uime, Gur naomh o'n bhaile e, agus deamhan aig an tigh. Tha theaghlach bochd a' mothachadh gur e sin a th' ann; tha e cho iargalta, chànran-

ach, agus co mi-reusonta r'a sheirbhisich, 's nach urrainn doibh a thoileachadh. Their iadsan aig am bheil roinn ris, gur usadh dhoibh roinn ri Turcach, na ris; oir gheibh iad ceartas o'n Turcach, ach cha 'n fhaigh iad sin uaith-san. Bheir am fear so, m'as comas e an car asda. Osbarr tha e 'g àrach a chuid mac san aigne cheudna; agus ma thuigeas e gu'm bheil iad tiom-chridheach, oir 's e sin a their e ri iad a bhi bàigheil còir, their e amadan agus baoghairean riu; cha n-earb e ach beagan riu, agus cha chan e focal maith umpa ri càch. Cha 'n 'eil teagamh agam nach ioma neach air an tug e tuisle le chaithe-beatha aingidh féin; agus mu'r dubhairt Dia e, bheir e sgrios air mòran tuille.

*Dileas.* Seadh a bhràthair, 's maith a tha mi gad' chreidsinn, cha'n ann amhàin a chionn gu'n dubhairt thu gu'm b'aithne dhuit e, ach a chionn gu'm bheil thu, mar is còir do Chrìosduidh a dheanamh, a' labhairt gu h-iomchuidh mu dhaoine. Cha'n fheud mi smuineachadh gur ann o dhroch rùn a tha thu labhairt, ach gu'm bheil gach ni mar thuirt thu.

*Criosduidh.* Mur biodh tuille eolais agam air na bha agadsa, theagamh gu'm bithinn do'n aon bharail riutsa; ni h-e amhàin sin ach nam faighinn an cunntas so uime uatha-san air am beag diadhachd, shaoilinn gur ann o mhi-run a thainig e, mar is tric a thachair. Ach 's urrainn mi o'm fhiosrachadh féin gach ni a thuirt mi a dhearbhadh, agus tuille. A bharr air sin tha e na aobhar naire le deadh dhaoine; cha'n abair iad bràthair no caraid ris. Cuiridh urrad agus ainmeachadh nam measg nàir orra, m'as aithne dhoibh e.

*Dileas.* Tha mi nis a' faicinn gur dà chùis ni a ràdh agus a dheanamh; agus an deigh so bheir mi aire ni's fearr dha.

*Criosduidh.* Is dà ni iad gun amharus, agus tha na h-urrad eadar-dhealachaidh eatorra 's a tha eadar an t-anam agus an corp, oir mar nach 'eil an corp as eugmhais an anma ach mar chlosaich mhairbh. Is e smior na diadhachd an earrann ghniomhach. 'S e fior-dhiadhachd neo-thruaillidh am fianuis Dhé agus an Athar, an dìlleachdan agus a' bhantrach fhiosrachadh 'nan áirc, agus aon g'a chumail féin gun smal o'n t-saoghal. Seum. i. 27. faic rann. 2, 3, 24, 25, 26. Cha'n 'eil duil aig an fhear so gur ann mar sin a tha chuis: tha e am barail

gu'n dean cluinntinn agus labhairt mu chreideamh deadh Chrìosduidh; agus mar so tha e mealladh 'anma féin. Cha'n 'eil ann an cluinntinn ach mar an sìol a chur; cha leoir cainnt a dhearbhadh gu'm bheil tairbh sa' chridhe, agus anns a' chaithe-beatha; agus bitheamaid cinnteach air chionn là a' mhòir-chunntais, gur h-ann a rèir an toraidh a bheirear breth air daoine: Cha 'n abrar an sin, Am bheil thu creidsinn? Ach "co aca is luchd-gniomh no labhairt thu a mhain?" agus mar sin bheirear breth ort. Tha deireadh an t-saoghail air a choimeas ri àm an fhogh-aradh againn; Mat. xiii. agus xxv. agus tha fios agad nach 'eil san fhogharadh suim aig daoine do ni sam bith ach toradh. Cha'n e gu'n gabhar ri aon ni nach 'eil o chreidimh: ach tha mi 'g ràdh so a' leigeadh ris duit cho faoin 'sa bhitheas aidmheil Bhruidnich air cheann an là sin.

*Dileas.* Tha so a' toirt a'm' chuimhne mu thimchioll Mhaois, mar dh' ainmich e na beathaichean a tha glan, Lebh. xi. Deut. xiv. Tha Bruidhneach cosmhuil ris a' bheathach a roinneas an ionga, 's a chnàmhas a chìr; ach nach dean ach an ionga a roinn, no a mhàin a chìr a chnàmh. Tha ghearr a' cnàmh na cìre, gidheadh tha i neo-ghlan a chionn nach roinn i an ladhar. Agus tha samhlachas mòr aige so ri Bruidhneach: tha e cnàmh na cìre, tha e 'g iarraidh eolais, a' cnàmh an fhocail: ach cha roinn e'n ladhar, cha dealaich e ri slighe pheacach; ach tha e mar a mhaidheach a' giulan căs coin no Ma-ghàmhna, uime sin tha e neo-ghlan.

*Criosduidh.* A rèir mo bharail labhair thu fior sheadh nam briathran sin. Agus ainmichidh mi aon ni eile: Thuirt Pòl ri cuid do dhaoine a bha mòr-bhruidhneach 1 Cor. xiii. 1, 2, 3. nach robh iad ach mar umha a ni fuaim, agus mar inneal-ciùil a ni gleangarsaich; 'se sin mar tha e ga mhìneachadh ann an àit eile, Nithe gun bheatha a' deanamh fuaim, 1 Cor. xiv. Nithe gun bheatha, 'se sin, as eugmhais fior chreidimh agus gràs an t-soisgeil: agus air an aobhar sin, nithe nach cuirear am feasd do rioghachd neamh, 'nam measg-san a mheasar aithrigh air a' bheatha mhaireannaich; ged bhiodh fuaim an teanga mar bhinn ghuth aingil.

*Dileas.* Cha robh do thlachd agam 'na chuideachd an toiseach, nach 'eil mi nise cho toileach bhi cuidhte dheth. Ciod a ni sinn chum a chur as ar rathad?

*Criosduidh.* Gabh mo chomhairle-sa, agus dean mar

sheolas mi dhuit, agus tuigidh tu an uine ghearr gu'm bi e-san cho toileach bhi reidh dhiot-sa, mar buin Dia r'a chridhe agus gu'm pill e.

*Dileas.* Ciod is àill leat mi dheanamh?

*Criosduidh.* 'S àill leam thu dhol d'a ionnsuidh, agus tòiseachadh air càileigin do chainnt dhùrachdaich mu chumhachd na diadhachd; agus fiosraich dheth gu saor soilleir, (n' uair a dh'aontaicheas e leis, oir ni e sin) am bheil a' chùis mar sin 'na chridhe, 'na theaghlach, no 'na chaithe-beatha.

An sin chaidh Dìleas da ionnsuidh, agus thuirt e ri Bruidhneach, Ciod an cor no'm fonn 'sam bheil thu nis?

*Bruidhneach.* Tha mi a d'chomain: tha mi gu maith, shaoil mi gu'm biodh againn mòran conaltraidh roimhe so.

*Dileas.* Ro mhaith, toisichidh sinn a nis m'as aill leat: agus o'n a dh'fhàg thu agams' an seanachas r'a shocrachadh, bitheadh e chum na crìche so. Cionnus a tha gràs slainteil Dhe ga nochdadh féin, 'n uair a tha e ann an cridhe duine?

*Bruidhneach.* Tha mi mothachadh ma ta gur ann mu chumhachd nithe a labhras sinn. Tha cheist ro mhaith, agus bheir mise freagradh air a' mhodh so; Air tùs, far a'm bheil gràs Dé anns a' chridhe, oibrichidh e gàir mhòr an aghaidh a' pheacaidh. 'S an dara h-àite—

*Dileas.* Deonaich stad, thugamaid fainear a h-aon cò'-lath: Air leam gur e bu chòir dhuit a ràdh, gu'm bheil e ga nochdadh féin leis an anam aomadh gu fuath thoirt do'n pheacadh.

*Bruaidhneach.* Ciod an t-eadar-dhealachadh a tha eadar gàir a dheanamh an aghaidh a pheacaidh, agus fuath thoirt da?

*Dileas.* Tha moran. Feudaidh duine glaodhaich a mach an aghaidh a' pheacaidh a thaobh seoltachd; ach cha 'n urrainn e fuath a thoirt da. 'S ioma fear a chuala mi 'g eigheach a mach an aghaidh a' pheacaidh sa' chrann-aig, a b'urrainn fhulang gu maith sa' chridhe, san tigh, agus sa' chaithe-beatha, Gein. xxxix. 15. Dh'éigh bana-mhaighstir Ioseiph a mach le guth àrd, mar g'am biodh i ro-dhiadhaidh: ach bha i làn thoileach neo-ghloine a chur an gniomh maille ris. Glaodhaidh cuid eigin a mach an aghaidh a' pheacaidh, direach mar their màthair ri leanabh na h-uchd, 'n uair a their i 'n cù agus brèinean ris, agus air ball pògaidh agus criòdaichidh si e.

*Bruidhneach.* Tha thu toileach an cothrom fhaotainn, mas maith mo bharail.

*Dileas.* Cha 'n 'eil idir; cha 'n 'eil mi ach a' cur nithe ann an deadh riaghailt. Ach ciod an darna ni leis an nochd thu gu'm bheil gràs Dé anns a' chridhe?

*Bruidhneach.* Mòr eolas air rùin-dhiomhair an t-Soisgeil?

*Dileas.* Bu chòir do'n chomharra so bhi air tùs; ach air tùs no deireach tha e mar an ceudna mearachdach: oir feudar mòr eolas fhaotainn mu rùin-dhiomhair an t-Soisgeil, agus gun aon obair gràis a bhi san anam: seadh, ged robh gach coslas aig duine, feudaidh e bith nach 'eil ann ach neo-ni, agus nach ann do chloinn Dhé e. 1 Cor. xiii. 'Nuair a thuirt Iosa, an aithne dhuibh na nithe sin uile; fhreagair na Deisciobuil, gu'm b' aithne, thuirt e, Is beannuichte sibh ma ni sibh iad. Cha dubhairt e, Is beannuichte sibh m'as aithne dhuibh iad; ach ma ni sibh iad. Oir tha eolas ann aig nach 'eil deanadas na cho'-chuideachd: E-san d' am b' aithne toil a Mhaighstir, agus nach d' rinn e. Feudaidh duine eolas a bhi aige mar Aingeal, agus gun e bhi 'na Chriosduidh; uime sin cha 'n 'eil do dhearbhadh fior. Gu deimhin bheir a bhi eolach toileachadh do mhuinntir uallaich bhriathraich: ach 'se nì a dheanamh a thoilicheas Dia. Cha 'n e gu'm feud an cridhe bhi maith gun eolas; oir as eugmhais sin is neo-ni an cridhe. Tha uime sin dà ghnè eolais ann; eolas nach 'eil ach a mhàin sa' cheann; agus tha eolas ann a than cois gràs a' chreidimh agus a' ghràidh; a bhrosnaicheas duine chum toil Dé a dheanamh le uile chridhe. 'S leoir leis an fhear bhriathrach a' cheud eolas; ach as eugmhais an eolais eile cha 'n 'eil am fior-Chriosduidh toilichte. Tabhair dhomh tuigse, agus coimhididh mi do reachd; seadh coimhididh mi e le m' uile chridhe, Salm cxix. 34.

*Bruidhneach.* Tha thu gabhail a' chothrom a rìs: cha'n ann chum tairbhe tha na nithe sin.

*Dileas.* Ro mhaith m'as àill leat nochd comharra eile mar tha gràs g'a fhoillseachadh far am bheil e.

*Bruidhneach.* Gu deimhinn cha nochd; oir tha mi faicinn nach bi sinn aon-sgeulach.

*Dìleas.* Mur dean, an ceadaich thu dhomh-sa dheanamh.

*Bruidhneach.* Tha thu aig saorsa do thoile fein.

*Dìleas.* Tha gràs anns an anam ga nochda do'n neach aig am bheil e, no dhoibhsan a tha ga fhaicinn.

Dhàsan aig am bheil e, air an doigh so: Tha e toirt mothachadh dha air a pheacadh, gu h-àraidh air truaill'eachd a nàduir, agus mu pheacadh mi-chreidimh air son am feud e bhi cinnteach a bhi caillte mur faigh e trocair o laimh Dhé, tre chreidimh ann an Iosa Criosd. Tha'n sealladh agus am mothachadh so ag oibreachadh brôin agus nàire air son peacaidh: Tha e mothachadh a bharr air sin, Slanuighear an t-saoghail air fhoillseachadh dha, agus am feum anabarrach a tha aige air gàbhail ris, air son am bheil ocras agus tart air air a shon: agus 'sann do na cìocraich sin a tha'n gealladh air a thoirt. A nis sann a reir mar bhios a chreidimh 'na Shlanuighear làg no laidir, a bhios a ghàirdeachas agus a shìth, a ghràdh do naomhachd, a dhéigh air barrachd eolais fhaotainn, agus seirbhis a dheanamh dha san t-saoghal so. Ach ged a thuirt mi, gu bheil e ga nochdadh mar so dha, gidheadh 's ainmig is urrainn da a thuigsinn gur h-obair gràis a th' ann: a chionn gu bheil a thruaill'eachd, agus a chlaon nàdur a' cur inntinn am mearachd sa' chùis so: uime sin feumaidh e-san aig am bheil an obair so barail chothromach a bhi aige, m'am feud e le ceartas breth a thoirt gur obair gràis a th'ann. Eoin xvi. 8. Rom. vii. 24. Eoin xvi. 9. Marc. xvi. 16. Salm xxxviii. 18. Gal. ii. 15. Gniomh. iv. 12. Mat, v. 5. Foill. i. 6. Do mhuinntir eile tha e air a' mhodh so air fhoillseachadh: 1. Le aidmheil a' chreidimh ann an Criosd o fhein-fhiosrachadh. 2. Le caithe-beathafreagarrach do'n aidmheil sin, 'se sin, le beatha naomh, le naomhachd cridhe, naomhachd-teaghlaich, ma tha teaghlach aige, agus le naomhachd-caithe-beatha san t-saoghal; ni a tha mar is trice a' teagasg dha fuath o'n leth a stigh a thoirt do'n pheacadh, agus d'a fein an uaigneas air shon; a chumail fodha 'na theaghlaich, agus naomhachd a chur air a h-aghaidh sa' bheatha so, ni h-ann a mhàin ann an cainnt, mar chealgair, ach le ùmhlachd ghniomhach an creidimh, agus an gràdh do chumhachd an t-saoghail. Agus a nis a thaobh a' chunntais ghearr so mu obair gràis, agus fos mu fhoillseachaidh, ma tha bheag agad ri ràdh 'nan aghaidh, dean e; ach mur eil, deonaich dhomh cead an dara ceisd a mhineachadh dhuit. Rom. x. 10. Philip. i. 27.

Mat. v. 9. Eoin xxiv. 5. Salm l. 20. Iob xxiv. 5, 6. Esec. xxiv. 43.

*Bruidhneach.* Is e mo ghnothach-s' a nis gun chur an aghaidh, ach éisdeachd : cluinneam uime sin do dhara ceist.

*Dìleas.* 'S i so i mata : An do mhothaich thusa riamh a' cheud earrann deth ? Agus am bheil do chaithe-beatha agus do ghiulan a' togail fianuis uime ? no n-ann a tha do chreidimh-sa' co'-sheasamh ann an cainnt-beoil, agus ni h-ann an gniomh agus am firinn ? Guidheam ort ma's toil leat freagairt a thoirt air a so, nach abair thu a bheag ach na leigeas tu gu ràdha Dhé mun fhirinn ; agus cuideachd nach can thu ni sam bith ach ni air an toir do choguis fianuis ; oir cha'n e-san a mholas e fein ris an gabhar, ach ris-san a mholas an Tighearna. A bharr air sin tha a ràdh gu bheil mi mar so no mar sud, 'n uair a tha mo ghiulan, agus mo choimhearsnaich ag ràdh nach fior e, ro-chiontach.

*Bruidhneach.* An sin thainig rughadh an eudann Bhruidhnich, ach air dha teachd d'a ionnsuidh fein thuirt e : Tha thu nis a' teachd gu fein-fhiosrachadh, gu coguis, agus a chum Dhé ; agus chum a leige gu ràdh-san a thaobh firinn na theid a labhairt : Cha robh dùil agam ris a' ghnè chainnt so : cha mhò tha mi deonach freagradh a thoirt orra a chionn nach 'eil mi meas mi fein fo fhiachaibh sin a dheanamh ; mur gabh thus' ort fein a bhi 'd'fhear ceasnachaidh ; agus ged a dheanadh tu sin fein, cha ruig mis a leas do ghabhail mar bhreitheamh : ach guidheam ort innis domh c' air son a tha thu feoraich an samhuil sin do cheistean dhiom ?

*Dìleas.* A chionn gu'n do thuig mi gu'n robh thu teom air labhairt, agus gu'n robh fios agam nach robh a bheag agad ach cainnt. A thuille air sin, chuala mi umad, gu'm bheil do chreidimhs' a' co'-sheasamh ann an cainnt, agus gu'm bheil do ghiulan a' toirt na brèige do d' aidmheil. Tha iad ag ràdh, gur smal am measg Chriosduidhean thu ; agus gur miste diadhachd do dhroch caithe-beatha : gu'n tug do dhroch ghiulan air ioma neach tuisle cheana, agus gu'm bheil tuilleadh ann an cunnart dol am mugha leis : tha do dhiadhachd agus na tighean òsda, mionnacha agus breugan, agus droch cuideachd, agus mar sin sios, fior fhreagarrach d'a cheile. Feudar a ràdh umadsa, mar a deirear mu strìopaich, gar

aobhar nàire do gach boirionnach i; 's amhuil a tha thusa do gach fear aidmheil.

*Bruidhneach.* O 'n a tha thus' ullamh a ghabhail tuaileis, agus a thoirt breth cho luath, cha'n fheud mi smuaineachadh nach duine nach fiù thu bhi labhairt riut, uime sin Slàn leat.

*Criosduidh.* An sin thainig Criosduidh air aghaidh, agusthuirt e r'a bhràthair, dh'innis mise dhuit mar thachradh; cha b'urrainn do d' chainnt-sa agus d'a anamiannaibh-sa co'-aontachadh: b' fhearr leis do chuideachd-s' fhagail no a bheatha ath-leasachadh; ach dh'fhalbh e, mar thuirt mi; falbhadh e roimhe, 's ann da fein a tha'n call: chaomhain e dhuinne dragh e-san fhàgail; oir ma bhuanaicheas e mar tha e, mar is dach' e dheanamh, cha bu taitneach dhuinne e bhi leinn: A bharr air sin, tha'n t-Abstol ag ràdh, *O a shamhuil sin dealaich thu fein.*

*Dileas.* Ach 's maith leam gu'n robh 'm beagan cainnte so againn ris: theagamh gun smuainich e rithist air: co ac' a ni e sin no nach dean, bhuin mise gu saor soilleir ris; leis a sin tha mi saor o fhuil ged a theid e am mugha.

*Criosduidh.* Is cliùiteach a rinn thu labhairt cho soilleir ris; cha mhòr a tha do'n labhairt dhìleas so ri fhaotainn san àm so, agus 's e sin a tha fàgail diadhachd cho tàireil an sùilibh ioma neach 'sa tha e: 's iadsan a mhàin aig am bheil e mar sin, na h-amadain bhriathrach, aig nach 'eil diadhachd ach 'nan cainnt, a tha truaillidh agus faoin 'nan caithe-beatha, a tha air an gabhail a stigh gu co-chomunn nan naomh, a tha cuir dragh air an t-saoghal, a' cuir mi-dhreach air a Chreidimh Chriosduidh, agus a' cuir doilgheas air na treibh-dhirich. B'fhearr leam gum buineadh gach fear riu mar rinn thusa, agus an sin bhiodh iad ni bu fhreagarraich do dhiadhachd, no cha bhiodh tlachd aca d'an cuideachd. An sin thuirt, Dìleas :—

Cia àrd thog Bruidhneach suas a cheann gu dàna le cainnt gheur,
'Chuir sios gach neach an caochladh beachd le fhoghlum a's le chéill
Ach 'n uair a labhair Dìleas ris, ma abair crìdh' a's grais,
Thoisich e air caitheamh as mar ghealaich seach a 'h-àird'
Chaidh e 'n sin gu grad air chul gùn smid a b' fhiù a radh
'S amhuil sin a théid gach neach nach mothaich ceart mar tha
An obair anns a' chridhe steach an gniomh, am beachd san gnàtha.

Mar so chaidh iad air an aghaidh a labhairt mu na chunnaic iad air an t-slighe, air chor 's nach robh iad a' gabhail fadail, ged a bha iad a' coiseachd air feadh fàsaich.

Agus an uair a bha iad dlù air bhi as an fhàsach sin, sheall Dìleas air ais, agus chunnaic e fear a' tighinn 'nan déigh, agus dh'aithnich se è.

Co sud a' tighinn ! thuirt Dìleas ri Criosduidh ? Dh'-amhairc Criosduidh, agus thuirt e, Tha'n sud mo dheadh charaid, Soisgeulach : tha, agus mo chaomh charaid-se cuideachd, arsa, Dìleas; oir b' e-san a sheol domh an t-slighe chum an doruis. A nis rug Soisgeul-ach orra, agus chuir e fàilte orra :

*Soisgealach.* Sìth dhuibh, a mhuinntir ionmhuinn ; agus gu'n robh sìth g'ar còmhnadh.

*Criosduidh.* 'Se do bheatha, a dheadh Shoisgeulaich ; tha t-fhaicinn a' toirt gum' chuimhne do sheana chaoimh-neas domh, agus do shaothair ghràidh chum mo leas shiorruidh.

*Dileas.* Agus 's e do bheatha mìle uair agamsa, arsa deadh-Dhìleas ; is ionmhuinn agus is tarbhach dhuinne do chuideachd, O Shoisgeulaich ghràdhaich.

*Soisgealach.* An sin thuirt Soisgeulach, Cionnus a bha sibh, mo chairdean o chunnaic mi roimhe sibh ? Ciod a thachair oirbh, agus cionnus a ghnàthaich sibh sibh fein ?

An sin dh'innis Crìosduidh agus Dìleas dha na thach-air dhoibh air an t-slighe ; agus cionnus a thainig iad air eigin chum an àite sin.

*Soisgealach.* 'S buidheach mi, arsa Soisgeulaich, cha'n ann a chionn gun d' thainig deuchainnean oirbh, ach a chionn gu'n tug sibh buaidh orra ; agus a chionn gu'n do bhuanaich sibh san t-slighe gus an là'n diugh.

Tha mi ràdh, gur toilichte mi do'n ni so, an dà chuid air mo shon fein agus air 'ur sonsa ; chuir mise agus bhuain sibhse. *Tha'n la a'teachd san dean iadsan a chuir-eas agus iadsan a bhuaineas co'-ghairdeachas maille ri cheile ;* se sin, ma bhuanaicheas sibh, *ann an àm iom-chuidh buainidh sibh, mur fannaich sibh.* Eoin iv. 56. Gal. vi. 9. 1 Cor ix. 24, 27. Tha'n crùn roimhibh, agus is crùn neo-thruaillidh a th' ann. *Uime sin ruithibh, a chum gu'm faigh sibh e.* Foill. iii. 11. Tha cuid ann a theid air ionnsuidh chum an crùn so fhaghail, ach an dèigh dhoibh dol fad air an aghaidh chum fhaotainn, tha neach eile teachd agus ga thoirt uapa : air an aobhar sin, gleidhibh gu teann an ni a tha'agaibh, *Na leigibh ur coron le neach sam bith :* tha sibh fathast far an ruig an droch spiorad oirbh : cha d-rinn sibh fathast

cathachadh gu fuil, ag dian strì an aghaidh a' pheacaidh: biodh an rioghachd do ghnà 'nur beachd, agus creidibh gu seasmhach ann an nithibh neo-fhaicinneach ; na faigheadh an saogha greim oirbh : agus thar gach ni bithibh furachair mu'r cridheachaibh, agus air an ana-miannuibh, oir *tha iad cealgach th'ar na h-uile nithe, agus anabharra aingidh ;* cuiribh 'ur gnùis mar chloichtheine : tha gach cumhachd air neamh agus talamh air 'ur taobh.

*Criosdaidh.* An sin thug Criosduidh buidheachas da air son a chomhairle ; ach thuirt e ris gu'm bu deonach leo gu'n labhradh e tuille riu, chum còmhnadh leo air a chuid a bha rompa do'n t-slighe ; gu h-àraidh o'n a bha fios aca gu'm b' fhàidhe e, a b'urrainn innseadh dhoibh mu na bha tachairt doibh. A reir an iartuis labhair Soisgeulach mar a leanas ;

*Soisgeulach.* A chlann, chuala sibh á focal firinn an t-Soisgeil, *Gur h-ann tre ioma deuchainn is eigin duibh dol a steach do rioghachd néimh.* Agus a rìs, *Gu'm bheil anns gach baile cuibhrichean agus àmhgaran a'feitheamh oirbh;* uime sin cha'n ion duibh dochas a bhi agaibh gu'n téid sibh fad air 'ur n-aghaidh air 'ur turus gun iad a thachairt oirbh, an aon seadh no seadh eile ; mhothaich sibh caileigin diubh cheana, agus mothaichidh sibh tuille dhiubh gun dàil ; oir, mar tha sibh a' faicinn, cha 'n fhada gus am bi sibh a mach as an fhàsach so, uime sin thig sibh a chum baile mòr a chi sibh roimhibh ; agus anns a' bhaile sin cuirear thuige gu teann sibh le naimhdibh, a bheir oidheirp 'ur cuir gu bàs ; agus bithibh cinnteach gur eigin do dh' fhear agaibh, no theagamh le chéile, 'ur fianuis a nasgadh le fuil ; *Ach bithibh dìleas gu bàs, agus bheir an Righ dhuibh crùn na beatha.* Is e-san a chuirear gu bàs ann, ged a bhios a bhàs mi-nàdurra, agus a chradh mòr, is fearr cuid deth, no'm fear a bhitheas a làthair ; ni h-e amhàin air son gur h-e is luaithe ruigeas am baile nèamhuidh, ach a chionn gu'n seachainn e iomadh truaighe a thig air an fhear eile 'na thurus. Ach 'n uair a thig sibh chum a' bhaile, 's a cho-'lionar na tha mis' ag ràdh, an sin cuimhnichibh air 'ur caraid, agus bithibh gu fearail foghainteach, ag earbsa 'ur n-anama ri Dia chum maith, mar rì Cruithear dìleas.

An sin chunnaic mi an aisling, 'n uair a thàr iad as an fhàsach, gu'm fac iad baile rompa, agus tha Diomhanas

aig a' bhaile; bha fèill air a cumail ann ris an canair Féill an diomhanais: tha i 'ga cumail gach là sa' bhliadhna; theirear fèill an diomhanais rithe, a chionn gu bhéil am baile anns am bheil i air a coimhead, ni's eatruime no diomhanas; agus fòs gur diomhanas gach ni a bhios ri reic no r'a cheannach ann. Mar thuirt an duine glic. Is diomhanas gach ni. Salm xl. 17. Ecles. i. ii. 11, 17.

Cha ghnothuch ùr idir an fhéill so, ach bha i ann o shean. Innsidh mi mar thainig i.

Mu thimchioll cùig mìle bliadhna roimhe so, bha eil-thirich air an turus chum a' bhaile neamhuidh, mar tha sibhs' a dhaoine còir' a' dol: agus thug Beelsebub, Apolion, agus Legion, le 'n companaich, an aire leis a cheum a bha na dhaoin' a' gabhail, gu'n robh an rathad chum a' bhaile direach troimh bhaile an Diomhanais, dhealbh iad fèill a chumail ann far am biodh gach diomhanas r'a reic, agus gu'n seasadh i fad na bliadhna; uime sin aig an fhèill sin bha gach seòrsa bathair r'a reic, eadhon tighean, fearran, ceirdean, àiteachan, urraim, àrduchadh, ainmean urramach, dùchanna, rioghachdan, ana-amianna, sòlais, agus gach gnè thoilinntinn, mar tha boirionnaich neo-bhanail, mnathan pòsda, fir, clann, maighstirean, seirbhisich, beatha, fuil, cuirp, anaman, airgiod, òr, neamhnaidean, clachan rìomhach, agus mar sin sios.

Os-barr tha anns gach àm r'am faicinn aig an fhèill so cleasaichean, luchd-char, cluichean, àbhachdas, amadanan, agus slaoitirean do gach seorsa.

Tha cuideachd r'am faicinn an so, meirleadh, mortadh, adhaltras, fianuis-bhrèige, agus iad uile ro-throm ann an dath.

Agus mar a chi sibh air fèillean is lugha seadh, tha ioma sreath agus sràid le 'n ainmibh fa leth, far am bheil an samhuil sud do bhathar r'a reic. Ann an so tha sràid Bhreatuinn, sràid na Frainge, sràid na-h-Eadaild, sràid na Spainne, agus sràid na Gearmailt, far am bheil bathar gach rioghachd dhiubh sin r'a reic. Ach mar air féillibh eile tha aon bhathar sonraichte r'a reic, 's amhuil a tha 'n so, 's e bathar na Roimhe agus a ceannachd is mò miagh air an fhéill so; ach dh'fhàs rioghachd Bhreatuinn agus rioghachdan eile fuathach mu'n bhathar sin.

Ach mar thuirt mi, bha 'n t-slighe chum a' bhaile neamhaidh dìreach troi'n bhaile san robh 'n fhéill mhór so air a cumail; agus b' eigin da-san air am biodh a mhiann dol do'n bhaile néamhuidh, agus nach rachadh troi'n bhaile so, dol buileach as an t-saoghal. Chaidh Rìgh nan Righ fein, am feadh a bha e air thalamh, troi'n bhaile so, air a rathad d'a thìr fein, agus sin air la féille, cuideachd: agus m'as maith mo bheachd, thug Beelsebub, árd-fhlath na féille so, cuireadh dha ceannach dheth fhaoineis, seadh gun deanadh e triath na féille dheth nan deanadh e ùmhlachd dha san dol seachad. Cha 'n e mhain sin, ach o'n a bha e na neach cho inbheach, thug Beelsebub o shràid gu sràid e, agus nochd e dha ann an ùine ghearr uile rioghachdan an domhain, a chum nam bu chomasach dha an ti naomh sin a mhealladh a cheannach cuid d'a dhiomhanais; ach cha robh spèis aige dhiubh, gu urrad agus luach aon fheòrling a cheannach do na faoineisean sin. 1 Cor. v. 10. Mat. vii. 8. Luc. iv. 5, 6, 7.

Anis mar thuirt mi, b'eigin do'n luchd-turuis so dol troi'n fhéill so. Agus chaidh iad ann; ach air dhoibh inndrinn a stigh do'n fhéill, bha muinntir na féille, agus am baille fein, mar gu'm b'ann, ann an othail mhòr m'an timchioll, air son aobhar no dha.

*Air tùs*, A chionn gun robh na h-eilthìrich air an sgeudachadh air dhoigh nach robh aon neach eile aig an fhéill. Bha uime sin na feillich a' geur-bheachdachadh oirre: thuirt cuid diubh gum b' amadanan iad; thuirt cuid eile gur ann á tigh-cuthaich a thainig iad; agus thuirt daoin' eile gur almharaich á rioghachd eile a bh' annta. 1 Cor. ii. 7, 8.

*San dara h-àite,* Bha iongantas orra r'an èididh, agus cha bu lugha bha orra r'an cainnt; oir cha mhòr a thuigeadh ciod a theireadh iad: si cainnt tìr Chanaain a bh' aca; ach b'ann do mhuinntir an t-saoghail so na fèillich; air chor 's gu'n robh iad mar Almharaich g'a chèile, o aon cheann na fèille gu ceann eile.

*San treas àite,* Ach 'se a chuir ioghnadh air na ceannuichean sin gu'n do chuir an luchd-turuis so an suarrachas an cuid bathair; cha b' fhiù leo urrad agus amharc air; agus nan tugadh iad cuireadh dhoibh gu ceannach, dhruideadh iad an cluasan, agus ghlaodhadh iad, Pill mo shùil m'an amhairc mi air diomhanas; agus

shealladh iad an àird, a' ciallachadh gu 'm b' ann air nèamh a bha 'n ceannachd-san.

Thuirt aon fhear gu fanoideach riu, Ciod a cheannachas sibh? Thuirt iad gu foill ris, Ceannachaidh sinn an fhirinn, Gnath. xxiii. 23. Le sin a ràdh, air leo gu'n robh aobhar aca buntainn gu tàireil riu; rinn cuid diubh fanoid orra, thug cuid diubh beum dhoibh, thug cuid diubh masladh dhoibh, agus thuirt cuid diubh ri dream eile am bualadh. Ma dheireadh thòisich an iorghuill, agus dh' èirich buaireas mòr sa' mhargadh, ionnus gun deachaidh gach riaghailt air chùl.

Chaidh grad fhios gu flath na fèille, a thainig gu luath agus thug e àithne d'a chairdean bu dealaidh na daoine so a thoirt gun ceasnachadh, a chuir an fheill gu mi-riaghailt. Chaidh uime sin an toirt, gu'n ceasnachadh; agus dh'fheòraich an luchd-breitheamh dhiubh, Cia as a thainig iad? C'àit a bha iad a' dol? agus ciod a bha iad a' deanamh san àite sin 'na leithid do thrusgan neonach? Dh'innis na daoine dhoibh gu'm bu luchd turuis iad, agus gu'n robh iad 'nan coigrich san-t-saoghal; agus gu'n robh iad air an turus d'an tìr fein, ni a b'e an Ierusalem neamhaidh; nach tug iad cionfath air bith do mhuinntir a' bhaile, no do na ceannaichibh, am mi-ghnàthachadh, no bacadh a chuir air an turus, mar ann a chionn gu'n dubhairt iad ri fear a dh'fheoraich dhiubh ciod a cheannachadh iad, gun ceannachadh iad an fhirinn. Eabh. xi. 13, 14, 15, 16. Ach cha do chreid na breitheachan iad, no idir gu'n robh annta ach muinntir chuthaich, no a thainig a chuir na féille air amhreath. Uime sin ghlac agus bhuail siad iad, gan eabradh san làthaich, agus rinn iad ball-amhairc dhiubh am fianuis na bha air an fhéil. Bha iad san t-suidheachadh so re seal, 'nan aobhar abhacais do gach neach, fo am miosgainn agus am mi-run; agus aon fhear mòr a mhargaidh a' deanamh gàirdeachais air son na bha iad a' fulang. Ach air do na daoine bhi foighidneach, gun bhi 'g iocadh càineadh air son càinidh, ach a' toirt am beannachd, agus deadh chainnt air son droch cainnt; agus caoimhneas an èirig naimhdeis, thòisich cuid do na daoine bu neo-dhioghaltaiche na chéile a bh' air a' mhargadh ri achmhasan a thoirt do mhuinntir na féille, chionn iad a bhuntainn cho garg neo-iochdar ris na daoine. Thug iad an sin an ath-ionnsuidh air luchd ghabhail an leith-

sgeil-san, gam meas cho olc riu-san a bha fo chuibhreach: ag ràdh riu gu'm buineadh iad doibh, agus gu'n deant' am peanas ceudna orrasan. Thuirt càch riu, a rèir aon ni a b'fhiosrach iadsan, gu'n robh na daoine neo-lochdach, agus suidhichte, gun a bhi 'nan rùn cron a dheanamh do neach sam bith; agus gu'n robh iomadh fear a' tadhall a' mhargaidh a b' fhearr an aithrigh air an cuir an laimh, agus air peanas, no na daoine sin a mhi-ghnàthaich iad. Mar so an deigh tamull consachaidh eatorra fein, thainig iad gu chéil' a bhualadh. An sin chaidh an dithis dhaoine bochda ud a thoirt a rìs air beulaobh an luchd-ceasnachaidh, agus coire mi-riaghailt a' mhargaidh a chuir as an leth. Mar so bhuail iad gu goirt iad, agus chuir iad ann an iarannan iad, agus dh'fhalbh iad leo air slabhruidh feadh a' mhargaidh, mar eisempleir do chàch, mun teannadh aon neach ri dol 'nan aobhar. Ach ghiulain Crìosduidh agus Dìleas iad fein gu glic, agus ghabh iad ris gach ana-gnathachadh a rinn iad orra cho ciùin fhoighidneach, 's gu'n d' aom e cuid do dhaoine gu'n leithsgeul a ghabhail. Chuir so càch ni bu mhò air boile, ionnus gu'n do chuir iad rompa gu'n cuireadh iad an dithis daoine sin gu bàs. Air an aobhar sin bhagair iad nach bitheadh iad toilichte le cuibhrichean no le slabhruidhean, ach gu'n rachadh iad gu bàs air son na mi-riaghailt a thug iad air an fhéill.

An sin chuir iad sa' chrò iad a rìs, gus an smuainicheadh iad m' an timchioll, agus chuir iad an cosan sa' cheap.

An so chuimhnich iad air na thuirt an caomh charaid soisgeulach riu, agus bha iad ni bu striochdta do na thainig orra, leis na labhair e riu. Thug iad a nis misneach d'a chéile, agus ge b'e fear dhiubh air an tigeadh fulang, gur e a b' fhearr cuid deth; uime sin bha iad gu diomhair a' guidhe gach fear dhiubh gu'm b'e féin a chuirte gu bàs. Ach air dhoibh iad fein a làn earbsa ri Riaghladair nan uile nithe, dh' fhuirich iad gu toilichte mar bha iad, gus am faiceadh iad.

Air do ùine shònracht' bhi air a h-orduchadh thug iad a mach iad gu'n deuchainn, chum gu'n rachadh an dìteadh. B'e ainm a' bhreitheimh, Fuath-do-mhaith: 'S e bu chuis dhìtidh dhoibh so:—

Gu'n robh iad 'nan naimhdibh, agus a' cur dragh air an ceanneachd: Gu'n do thog iad buaireas agus eas-aonachd sa' bhaile, agus gu'n d' aom iad buidheann a

ghabhail am pàirte, a dh' aindeoin an reachd agus an Uachdarain. An sin thòisich Dìleas ri ràdh, nach robh e fein ach ga dhìon, 'na aghaidh-san a chuir an aghaidh an Tì is airde. Agus thuirt e, a thaobh buaireis, cha d' rinn mi idir e, a chionn gu bheil toil agam do shìth ; 's ann a bha iadsan a bha gabhail leinn air an aomadh gu sin a dheanamh, le fhaicinn cho neo-chiontach 's a bha sinn ; agus sann a chuir iad cùl ris an olc chum cùis is fearr. Agus mu dhèimhin an righ a tha sibh ag ràdh, o'n is e sin Beelsebub, nàmhaid ar Triath-ne, tha mi ga dhùlanachadh féin agus a' chuid aingeal.

An sin chaidh gairm follaiseach a thoirt, Gu'n tigeadh iadsan aig an robh a bheag ri ràdh an aobhar an tighearn an righ, an aghaidh a phriosanaich a bh' air beulaobh a bhreitheimh, air àn adhart, chum fianuis a thoirt 'na aghaidh. Uime sin thainig triuir fhianuisean, Farmad, Saobh-chràbhadh, agus Doichioll. Chaidh fheoraich dhiubh am b' aithne dhoibh am prìosanach a bh' aig a mhòd ? agus ciod a bh' aca r'a radh 'na aghaidh, as leth an tighearn an righ ?

Sheas Farmad suas, agus thuirt e, Le'r cead, 's aithne dhomh-s' an duine so o chionn ùine mhòr, agus mionnaichidh mi an làthair na cuideachd urramaich so, Gu bheil e,—

*Breitheamh.* Stad, cuir air a mhionnan e.

Mar so mhionnaich iad e. An sin thuirt e, Ge liobarra tlà an t-ainm a th' air, 'se duine is neo-fhiachaile a tha 'nar tìr ; cha 'n 'eil sgoinn aig do Uachdaran no shluagh, lagh no nòs : ach tha e deanamh na dh' fheudas e chum barailean mi-dhìleas a chuir an ceann dhaoine, ris am bheil e-san ag ràdh creidimh agus naomhachd Agus chuala mi e ag radh aon uair, gu'n robh an Creideamh Criosduidh, agus gnà ar baile-ne, diomhanas, calg-dhireach an aghaidh a chéile. Le shamhuil sin do chainnt, tha e dìteadh gach ni a tha sinn a' deanamh, agus sinne cuideachd le 'n deanamh.

*Breitheamh.* An sin thuirt am Breitheamh ris, Am bheil tuilleadh agad r'a ràdh ?

*Farmad.* Dh' fheudainn mòran tuilleadh a ràdh, ach cha bu mhiann leam moille chumail oirbh, ach ma bhios feum air tuille còmhdaich, 'n uair a chluinneas sibh dearbhadh chàich, mar bi ni 's leoir 'na aghaidh chum a chuir fodha, bheir mis am barrachd fianuis 'na aghaidh.

Agus dh' iarradh air seasamh a leth-taobh. An sin rinn iad guth ri Saobh-chrabhadh, agus thuirt iad ris amharc air a' phrìosanach. An sin dh' fheoraich iad deth, ciod a bh'aige ri ràdh as leth an tighearn an righ 'na aghaidh? Mhionnaich iad e: agus thuirt e.

*Saobh-chrabhadh.* A bhreitheamh, Cha 'n 'eil mòr eolas agams' air an duine so; cha mhò is miann leam am barrachd a bhi agam air. Aon ni is aithne dhomh, gu'm bheil e 'na dhuine cunnartach, le beagan cainnt a bh' agam ris an la roimhe: oir chuala mi e 'n sin ag ràdh, gu'm bu neo-ni ar creidimhne, agus nach bu chomasach do dhuine Dia a thoileachadh leis. Tha deadh fhios aig do mhòrachd ciod a bhitheas an co'-lorg na cainnte sin, eadhon, gu'm bheil ar n-aoradh an diomhain, gu'm bheil sinn fhathast nar peacaibh, agus gum bi sinn air ar dìteadh air a cheann ma dheire: Agus 'se sin na th' agamsa ri ràdh.

An sin mhionnaich iad Doichioll, agus thuirt iad ris na b' fhiosrach e a ràdh an aghaidh a phrìosanaich, as leth an tighearn an righ.

*Doichiol.* Is fhad o'n a tha eolas agams' air an fhear so, agus chuala mi e ag ràdh nithe nach bu chòir a labhairt, chuala mi e a' càineadh ar n-Uachdaran urramach Beelsebub, agus labhair e gu tàireil ma chàirdean measail, mar tha, An seann-duine, Sòlas-saoghalta, Sòghmor, Cion air-Uaill-dhiomhain, Mi-stuama, agus Gionach, leis a chuid eile d' ar n-uaislibh: agus thuirt e a bharr air sin, nam biodh gach fear 'na bheachd-san, gun cuireadh e gach fear dhiubh sud gu tur as a bhaile so. Osbarr, cha robh sgàth air labhairt gu h-olc umad fein, a tha a' d' bhreitheamh air, le ràdh nach robh annad ach slaoightire ann-diadhaidh, agus iomadh ainm gràineil eile, a bhuilich e mar an ceudna air a chuid is pailte do dh' uaislibh a bhaile.

An uair a chuir Doichioll crioch air a naigheachd, thuirt am Breitheamh ris a' phrìosanach, Fhir-àicheadh a chreidimh, a shaobh-chreidich, agus a bhrathadair, an cuala tu na nithe mu'n do thog na daoin' uaisle measail ud fianuis a' d' aghaidh?

*Dìleas.* An cead leat a dheonachadh dhomh comas beagan a labhairt chum mi fein a dhìonadh.

*Breitheamh.* A dhaormuin leibididich, cha 'n aithrigh thu air bhi beò ni's faide, ach cuir as duit far am bheil

thu ; ach a chum gu'm faic gach neach ar suairceas dod' thaobh, leig leinn a chluinntinn na th' agad ri ràdh.

*Dìleas. Anns a' cheud àite.* Mar fhreagradh do na labhair Farmad, Cha dubhairt mi riamh ach so, Ge b'e riaghailt, no lagh, no gnà, no sluagh, a bha calg-dhireach an aghaidh focail Dé, gu'n robh iad an aghaidh na creidimh Criosduidh. Mà thuirt mi gu h-olc sa' chùis so, deanaibh a mach orm e, agus luidhe mi ris.

*Anns an dara h-àite.* Mu thimchioll na thuirt an dara fianuis, Saobh-chràbhadh, a'm' aghaidh, cha dubhairt mi ach a mhàin so, Gu'n robh ann an aoradh Dhé creidimh diadhaidh air iarraidh ; ach nach fheud creidimh diadhaidh a bhi as eugmhais foillseachadh diadhaidh mu thoil De : Uime sin ge b'e ni a tha air fhoirneadh ann an aoradh Dhé, nach 'eil a reir an fhoillseachaidh dhiadhaidh, 's eigin gur ann le creidimh dhaoin' a tha e ; agus cha bhi an creidimh sin tarbhach chum na beatha siorruidh.

*Anns an treas àite.* Agus air son na thuirt Doichioll, tha mi ag ràdh gu'm bheil uachdaran a bhaile so, agus a luchd-coimhideachd gu mòr ni's iomchuidh air bhi ann an ifrinn no bhi aon chuid sa' bhaile so no san tir : Agus gun deonaicheadh Dia dhomh tròcair.

Thuirt am breitheamh ris an luchd deuchainn, a chuala gach ni a chaidh a ràdh, A dhaoin' uaisle, tha sibh a' faicinn an duine so a thog na h-urrad bhuaireis sa' bhaile so : Chuala sibh mar an ceudna mar thog na daoine sin fianuis 'na aghaidh : chuala sibh cuideachd na labhair e fein agus an aidmheil a rinn e. 'S ann agaibhs, a nis, a tha e ra dheanamh, a chrochadh, no a shaoradh : ach 's iomchuidh dhomhsa reachd na tìre a shoilleireachadh dhuibh. Chaidh òrduchadh an laithibh Pharaoih, òglach ar n-uachdarain-ne, air eagal gu'm fàsadh iadsan aig an robh caochladh aidmheil ris fein, tuille 's lionmhor air son muinntir na tìre, gun rachadh an clann òg mhac a thilge san amhainn. Chaidh mar an ceudna, ann an laithibh Nebuchadneseir, fear eile d'a sheirbhisich, òrduchadh, Gun rachadh gach neach nach sleuchdadh sios agus nach deanadh aoradh da ìomhaigh òir, a thilgeadh anns an àmhuinn theinntich. Chaidh a thuilleadh air sin òrduchadh ann an laithibh Dhariuis, Ge b'e fear a chuireadh suas athchuinge ri Dia sam bith ach ris fein, re tamuill, gun rachadh a thilgeadh

do gharaidh nan leomhann. Anis tha sibh a' faicinn gu'n do bhris an ceannairceach so bladh nan reachd sin, cha'n ann a mhàin ann an smuain, ach fòs ann an guth agus an deanadas, ni nach feudar fhulang. Escod. i. Daniel iii. iv.

A thaobh Pharaoh, bha a reachd-san air a dheanamh chum olc a sheachnadh, a bha eagal air a dh'fheudadh éiridh dhoibh, ge nach robh coire ri fhaicinn san àm ; ach againne tha choire soilleir. A thaobh an dara agus an treas cùis, tha sibh a' faicinn gum bheil e cuir an aghaidh ar creidimh-ne ; agus air son ar-amach an aghaidh ar n-uachdarain, a dh'aidich e fein, tha e toilltinn a chuir gu bàs.

An sin chaidh an luch-deuchainn a mach, d'am b'ainm, Beag-maith, Mì-run, Leannanach. Cion-faicill, Ceann-laidir, Ardan, Naimhdeil, Breugaire, An-iochdmhor, Fuath-do-sholus, agus Do-rèiteachaidh : a thug gu h-aonsgeulach am breith 'na aghaidh eatorra fein, agus shònraich iad uile gum fàgadh iad ciontach e am fianuis a' bhreitheimh. Thuirt Doille, riaghlair an luchd-deuchainn, tha mi faicinn gu soilleir gur saobh-creideach an duine so, thuirt Beag-maith, Cuiribh as da, Cuiridh arsa Mi-run, oir 's beag orm amharc air. An sin thuirt Leannanach, Cha bu toigh leam riamh e. Thachair e domh, arsa Cion-faicill, oir bu bheag air mo ghnàthachadh. Crochar e, arsa Ceann-laidir. Cha'n fhiu e, arsa Ardan. Tha fuath mòr agam dha, arsa Naimhdeil. Cha 'n 'eil ann ach slaoightire, arsa Breugaire. Tha chrochadh tuille 's maith dha, ars' An-iochdmhor. Cuireamaid as an rathad e, arsa Fuath-do-sholus. An sin thuirt Do-rèiteachaidh, Ged a gheibhinn an cruinne mu'n iadh grian, cha b' urrainn domh rèit' a dheanamh ris ; uime sin thugamaid a stigh ciontach e. Agus rinn iad mar sin ; uime sin dh'òrduich iad a thoirt chum an ait as an d'thainig e, agus an sin a chuir gu bàs air an doigh bu chràitich' a b' urrainn doibh a smuaineachadh.

Uime sin thug iad a mach e, chum a chur gu bas ; agus sgrùis' iad an toiseach e : an sin bhuail iad e ; lot iad an sin e le sgionaibh ; chlach iad e as deigh sin, agus lot iad e le'n claidheannaibh : agus ma dheire loisg iad e gu luaithre.

A nis chunnaic mi gu'n robh air cùlaobh a mhòr-shluaigh, carbad agus càraid each a' feitheamh gu Dileas

a thabhairt leo, cho luath 'sa chuireadh a naimhdean gu bàs e, agus chaidh a thogail suas troimh na neoil le fuaim trompaid, do nèamh. Ach chaidh dàil a chuir ann am peanas a dheanamh air Criosduidh, agus orduchadh air ais do'n ghainntir, far an do bhuanaich e re seal, ach thug an ti sin a tha riaghladh gach aon ni maolachadh air an corruich. agus thar Criosduidh uapa, agus dh'imich e air a thurus. Agus am feadh a bha e air an astar sheinn e:—

O ! Dhìleis àigh, is firinneach cinnt
A chum thu t'aidmheil suas,
Do Dhia nan gras ; is uime sin
Bith neamha dhuit mar dhuais.
An uair a bhitheas sluagh neo-dhileas
A' caoidh 'an dòlas cruaidh ;
Oir ged air leo a mharbh iad thu,
'S ro àrd air neamh do bhuaidh.

A nis chunnaic mi ann am aisling, nach d'fhalbh Criosduidh 'na aonar ; oir bha fear do'm b' ainm Ciatach, a thug fainear giulan Chriosduidh agus Dhileis mar dh' fhuiling iad air an fhéill, a dh'fhalbh leis, agus a dh' inndrinn ann an cumhnant braithreil ris gu'm biodh e 'na chombanach dha. Mar so bhàsaich fear 'na fhianuis air an fhirinn, agus dh' eirich fear eile suas 'na aite gu bhi 'na cho'-fhear turuis aig Criosduidh. Dh'innis Ciatach do Chriosduidh gu'n robh ioma fear eil' a bh'air a mhargadh a thigeadh ri ùine 'nan deigh.

Agus chunnaic mi cho luath 's a dh'fhag iad an fhéill, gu'n d'thainig iad suas ri fear, a bh'air thoiseach orra, d'am b'ainm, Brosgulach ; agus thuirt iad ris, Co's dùthaich dhuit, a dhuine, agus c'àit a ruigeas tu mar so? Thuirt e riu gun d'thainig o bhaile Cainnt-bhlasda, agus gu'n robh e dol chum a' bhaile neamhuidh ; ach cha d'innis e ainm.

O Chainnt-bhlasda, arsa Criosduidh ; am bheil aon mhaith san àite sin ? Gnàth. xxvi. 25.

*Brosgalach.* Tha dòchas agam gu bheil, arsa e-san.

*Criosduidh.* An cead leat t-ainm innse dhomh ?

*Brosgalach.* Is coigreach dhuitse mi, agus tha thusa mar sin domhsa : ma ghabhas sibh an rathad so, bithidh mi deonach a bhi 'nar cuideachd ; ach mur gabh, cha bhi comas air.

*Criosduidh.* Chuala mi iomradh air baile Cainntbhlasda, arsa Criosduidh, agus m'as maith mo chuimhne gu'n dubhairt iad g'um b'àite saoibhir e.

*Brosgalach.* 'S e sin a th'ann; agus tha ioma caraid saoibhir agam-san àite.

*Criosduidh.* Mar mì-mhodhail ri fheoraich e, cò iad do chàirdean san àite sin.

*Brosgalach.* Cha mhor nach buin na tha sa' bhaile dhomh; gu h-araidh, Fear-cuir-m'an-cuairt, Fear-a-rèir-anam, Fear-cainnt-bhlasda, o'n d'thainig ainm a' bhaile, Fear-ciùin, Fear-bior-shuileach, Fear-a-bhi-deònach, agus tha ministeir na sgìreachd, Fear-leam-leat, 'na bhràthair-màthar dhomh; agus a dheanamh na firinn duitse, tha mi féin a'm' dhuin' uasal tàbhachdach, ge nach robh mo shean-athair ach' na phortair, a' sealltuinn aon rathad agus ag iomram rathad eile, agus fhuair mi fein a chuid is pailte do m' mhaoin ris a' cheird cheudna.

*Criosduidh.* Am bheil thu pòsda?

*Brosgalach.* Tha mi, agus tha mo bhean 'na boirionnach deadh-bheusach, nighean mnà còire: 's i nighean Bantighearn-cuir-am-fiachaibh i: air an aobhar sin thainig i o theaghlaich urramaich, agus tha i co modhail shuairce 's gur aithne dhi i fein a ghiulan an cuideachd righ, no idir diol-dèirce. Tha sinn ag eadar-dhealachadh beagan 'nar creidimh o'n mhuinntir is ro-thinne, gu h-àraidh ann an dà ni bheag. *'Se cheud ni,* Nach cuir sinn idir an aghaidh sruth agus soirbheis. *An dara ni,* 'S ann is ro-èudmhoire sinne 'n uair a shoirbhichear gu maith le'r creidimh: 's toigh leinn a chleachdadh ma shoillsicheas a' ghrian air, agus gu'm mol am mòr shluagh e.

An sin chaidh Criosduidh a leth-taobh far an robh Ciatach, agus thuirt e ris, tha mi smuaineachadh gur e so Brosgalach o bhaile Cainnt-bhlasda: agus m'as e so e, tha againn 'nar cuideachd cealgair cho mòr 's a tha san dùthaich. Thuirt Ciatach ris, fiosraich ainm dheth; saoilidh mi nach còir dha nàir a ghabhail as ainm. Le so a ràdh chaidh Criosduidh d'a ionnsuidh a rìs, agus thuirt e ris, Tha thu labhairt mar gu'm b'aithne dhuit tuilleadh no 's aithne do'n t'saoghal uile; agus m'as maith m' aithne, tha mi meas gur tu Brosgalach o bhaile na Cainnt-bhlasda.

*Brosgalach.* Cha 'n e sin m' ainm: ach thog cuid do dhaoine nach b'urrainn m'fhulang orm mar leth ainm e, agus 's eigin domh giulan leis mar sgaineil, mar ghiulain daoine maith eile romham le 'n sgaineil fein.

*Criosduidh.* Ach an tug thu riamh aobhar do dhaoine an t-ainm sin a ràdh ruit ?

*Brosgalach.* Cha tug riamh ! 'S e 'n ni is mò a rinn mi riamh a thoilltinn an ainm, gu'n robh mi do ghnà co fortanach 's gu'm biodh mo bharail a rèir gnà nan amanna a bhiodh ann, ciod sam bi iad, agus bha sin 'na bhuannachd dhomh ; ach ma thilgeas iad nithe mar sin orm, is còir dhomh am meas 'nam beannachadh ; ach na cuireadh am mi-runach sgaineil as mo leth.

*Criosduidh.* Bha mi gun amharus ann am barail gum bu tus' am fear a chuala mi uime, agus tha mi a' smuainteach gum bheil an t-ainm so ni's freagarraiche dhuit na is maith leat a nochdadh dhuinne.

*Brosgalach.* Ma bhitheas sibhse sa' bharail sin, cha 'n 'eil atharach agams air : Tuigidh sibh gu'm bi mi am dheadh chompanach, ma ghabhas sibh a stigh 'nar cuideachd mi.

*Criosduidh.* Ma theid thu maille ruinne, 's eigin duit dol an aghaidh sruth agus soirbheis, ni a tha mi tuigsinn a tha 'n aghaidh do thoile. 'S eigin duit cuideachd diadhachd aideachadh fo dhìmeas cho maith ris an uair sam buadhair' i : agus gabhail le an geimhlibh, cho maith 's an uair a bhitheas i gu h-uallach follaiseach a' falbh na sràide.

*Brosgalach.* Cha'n fheùd sibh an cothrom a ghabhail orm, no mo chreidimh a chuibhreachadh ; fàgaibh gu'm thoil fein mi, agus ceadaichibh dhomh imeachd maille ribh.

*Crìosduidh.* Cha teid thu aon cheum ni's faide, mar dean thu mar ni sinne.

An sin thuirt Brosgulach, cha trèig mi am feasd mo sheana chleachdanna, o'n a tha iad neo-lochdach agus tarbhach. Mar feud mi imeachd leibhse, feumaidh mi deanamh mar rinn mi mu'n do thachair mi oirbh, falbh leam fein, gus an tachair cuideigin rium, leis an taitneach mo chuideachd.

An sin chunnaic mi am aisling gu'n do thrèig Criosduidh agus Ciatach e, agus gun d'fhuirich iad uaithe : ach sùil gan tug fear dhiubh na dheigh, chunnaic, e triùir dhaoine leantuinn Brosgulaich : agus 'n uair a thainig iad suas ris, rinn e ùmhlachd dhoibh ; agus chuir iadsan fàilt air-san cuideachd. B'e ainm nan daoine, Curam-an-t-saoghail, Gaol-air-airgiod, agus Gleidh-gu-

buileach ; daoine a b'aithne do Bhrosgalach roimhe ; oir an cois an òige bha iad san aon ionad-fhoghluim, agus se Gramaich-ris ann an Gaol-air-buannachd bu mhaighstir sgoile dhoibh, ann am baile margaidh san tìr-shanntaich. Theagaisg am Maighstir-sgoile so dhoibh an doigh air ni fhaotainn le foirneart, le mealladh, le miodal, le breugan, no fo sgèimh creidimh ; agus dh' fhoghlum e a cheathrar dhaoine sin cho iomlan's gum feudadh gach fear dhiubh e fein a bhi 'na mhaighstir-sgoile air an teagasg cheudna.

Agus mar thuirt mi, 'n uair a chuir iad fàilt air a chéile, thuirt Gaol-air-airgoid ri Brosgalach, cò iad na daoine sin a tha romhainn ? oir bha Criosduidh agus Ciatach fhathast 'nan sealladh.

*Brosgalach.* Is dithis o thìr chéin th'ann, a tha a rèir an doigh fein, ag imeachd air eilthireachd.

*Gaol-air-airgoid.* Mo thruaighe ! c'air son nach d'fhuirich iad agus gu'm bitheamaid 'nan deadh-cuideachd-san ! oir tha sinn uil', tha dòchas agam, air an aon ghnothuch ?

*Brosgalach.* Tha sinn gun amharus ; ach tha na fir so romhainn cho geur theann, agus cho fada 'nam beachd fein, agus cho neo-mheasail mu bharail chàich, air chor 's air a dhiadhuidhead 's gam bi duine, mar gabh e leo. san anns gach ni, cuiridh iad as an cuideachd e.

*Gleidh-gu-buileach.* Is olc sin ; ach tha sinn a' leughadh mu chuid a tha tuilleadh 's diadhaidh, agus tha geur-chruas nan daoine sin, a' toirt orra gach neach nach bi mar tha iad fein, a dhìteadh. Ach guidheam ort ìnnis duinn cia lion, agus ciod iad na nithe mun d'thainig eadar-aibh ?

*Brosgalach.* Air leo-san, a réir am barail cheann-laidir fein, gur e an dleasnas imeachd air an turus ge b' e sìd a bhitheas ann, agus bha mise deonach fuireach gus am biodh sruth agus soirbheas leam. Tha iadsan a' cur gach ni an cunnart air son Dhé air ball, tha mise toileach gach fàth a ghabhail chum mo bheatha agus m' oighreachd a dheanamh cinnteach. Tha iadsan deo-nach am barailean fein a choimhead ged a bhiodh gach neach eile 'nan aghaidh ; ach tha mis air son diadhachd cho fad sa' cheadaicheas na h-amanna agus mo thear-uinteachd fein dhomh. Tha iadsan air son diadhachd 'nuair bhitheas e fo mhi-mheas, ach sann a tha mis air a shon an àm buannachd, ann an soirbheachadh, agus an àm measail.

*Cùram-an-t-saoghail.* Fuirich thusa san aidmheil sin, a Brosgalach: air mo shon fein deth, cha mheas mi ach mar amadan fear a dh'fheudas a chuid a ghleidheadh, agus nach dean e. Bitheamaid glic mar nathraichean. Is feumail am feur a sgaoladh feadh sa' tha ghrian a' dealradh. Chi sibh mar dh'fhanas an seillein fo dhìon fad a' gheamhraidh, agus cha ghluais e gus an tig an t-àm sam bi buannachd agus toil-inntinn aige. Tha Dia air uairibh a' cur uisge ann, agus air uairibh eile a' cur tiormachd agus dealradh na grèin' ann: Ma bhios iadsan 'nan amadain cho mòr 's gu'n imich iad ri doinionn, racham-aid a mhàin air ar n-aghaidh ri deadh shìde. Air mo shon fein deth, 'se'n creidimh is annsadh leam, a bhuan-aicheas nithe maithe Dhe dhuinn. Oir co a dh'fheudas a smuaineachadh, a tha air a stiuireadh le reusan, o'n a bhuilich Dia nithe maithe na beatha so oirnn, nach bu ghean-math leis gu'n coimheadamaid iad air a sgàth san: Dh'fhàs Abraham agus Solamh saoibhir ann an diadh-achd: agus tha Iob ag ràdh gun taisg duine maith suas òr mar dhuslach. Ach cha bhi e mar na daoine so romh-ainn, ma tha iad mar tha thus' ag ràdh.

*Gleidh-gu-buileach.* Tha mi tuigsinn gu'm bheil sinn uile san aon bheachd mun chùis so, agus cha 'n ion duibh tuilleadh a ràdh mu timchioll.

*Gaol-an-airgeid.* Ch 'n 'eil feum tuilleadh a ràdh umpa gun teagamh: oir an neach nach creid aon chuid focal Dé no a reusan fein; agus tha iad le chéile againne, cha'n aithne dha a shaorsadh fein, cha mhò a tha e g' iarraidh a thearuinteachd fein.

*Brosgalach.* Mo bhràithrean tha sinn uile triall air ar turus; 's a chum droch nithe a chumail as ar caramh, ceadaichibh dhomh a' cheist so a chur:

Abraibh gu'm bheil aig duine, ministeir, no fear-ceairde, agus muinntir mar sin cothrom air a chor a leas-achadh, chum nithe maith na beatha so fhaotainn, ach nach comasach dha ruigheachd air, gun a bhi, ge nach bi e ach air sgàth sgeimh, anabharra eudmhor agus cràbhach, mu phonganan creideimh nach do mhìnicheadh roimhe; nach feud e na meadhona sin a ghnàthachadh chum ruigheachd air na th' aige san amharc, agus air a shon sin a bhi 'na dhuine ceart agus ionraic?

*Gràdh.* Is leur dhomh ceann thall do cheiste; agus le

cead nan daoin' uaisle so bheir mi oidheirp air a freagairt.

Agus *air tùs,* Chum labhairt mu'n chùis, direach mar fhreagradh e do mhinisteir fein: Abair gu'm bheil e na dhuine còir, nach 'eil a bheathachadh ach beag, agus gu'm bheil beathachadh gu mòr is fear aige san amharc: tha cothrom aig a nis air fhaotainn, ach mu'm faigh se e, 's eigin da a bhi ni's saoithreachail air fein, searmonachadh ni's tric agus ni's dùrachdaiche; agus, chum a luchd-éisdeachd a thoileachadh, 's feumail da caileigin do mhùghadh a dheanamh 'na chreidimh: Air mo shon fein, cha leur dhomh nach feud duine so a dheanamh, ma bhios e 'na thairgse, seadh agus tuilleadh 's so, agus gidheadh a bhi 'na dhuine ceart cuideachd. C'air son?

*Anns a' cheud àite.* Gu'm bheil a dhèigh air a bheathachadh sin laghail, o'n a chuir am freasdal na thairgs' e; uime sin feudaidh e fhaôtainn m'as urrainn da, gun e bhi an aghaidh a chogais.

*Anns an dara h-àite,* Osbarr, tha a thoil do'n bheathachadh sin ga dheanamh na shearmonaiche saoithreachail, agus ni's dùrachdaiche, &c. agus leis a sin tha e ga dheanamh 'na dhuine ni's fearr, a' meudachadh eolais, ni a tha taitneach le Dia.

*Anns an treas àite,* Tha e géilleadh do thoil a shluaigh ann an cuid de phonganan creidimh a thréigsinn, a' nochdadh, 1. Gum bheil e na ghnè comasach air fein-àicheadh. 2. Gu'm bheil e na ghiulan gu h-aoidheil grinn: 3. Agus leis a sin, ni's fior iomchuidh air dreuchd firteagaisg.

*Anns an cheathramh àite,* Tha mi uime sin a' meas nach bu chòir pears-eagluis, a dh'fhàgadh beathachadh air son aon a b'fhearr, a mheas sanntach, ach, le sin a dheanamh gun d'fhàs e féin ni b'fhearr agus ni bu dìchiollaiche, s' gur ann a tha e gabhail a chothrom a fhuair e chum math a dheanamh.

Agus mu thimchioll an fhir-cheirde mun do labhair thu: Abair nach 'eil e faighinn ach beag r'a dheanamh, ach le e dh'fhàs diadhaidh, tha e 'na chomas a chŏr a leasachadh, theagamh le bean bheartach fhaotainn, no muinntir is inbhiche chum roinn ris; cha'n fhaic mi nach 'eil so ceadaichte dha a dheanamh. C'air son?

*Anns a' cheud àite,* Gur deadh-bheus duine dh'fhàs ni's diadhaidh, ciod air bith doigh air am fàs e ann.

*Anns an dara h-àite,* Cha mhò tha e mi-laghail dhomh

bean shaoibhir fhaotainn, no idir mo roinn a mheudachadh.

*Anns an treas àite,* Os barr, tha'm fear a gheibh iad sin le fàs diadhaidh, a' faghail an ni tha maith uathasan a tha crabhach, le e fein a dh' fhàs maith: Leis a sin, tha 'n so bean shaoibhir, roinn fharsuing, agus buannachd mhòr air am faotainn le fàs diadhaidh, a tha 'na ghnothuch maith. Air an aobhar sin tha fàs diadhaidh, a dh' fhaotainn gach ni dhiubh sin, 'na rùn maith agus tarbhach.

Chliuthaich iad uile mar mhìnich e a' cheist; agus dh' aidich iad gu'n robh e a reir teagaisg fhallain agus buannachd. Agus a chionn, air leo-san, nach b'urrainn aon neach cuir 'na aghaidh, agus nach robh Criosduidh agus Ciatach mar fhad glaoidh dhoibh, shocraich iad gu'n cuireadh iad a' cheist orra, cho luath 's a thigeadh iad suas riu; gu h-araidh a chionn gu'n do chuir iad an aghaidh Bhrosgalaich roimhe. Mar so ghairm iad orra, agus sheas iad gus an d'thainig iad. Agus mar bha iad a' ruigheachd chuir iad rompa nach e Brosgalach a chuireadh a' cheist, ach seana Chùram-an-t-Saoghail, a chionn 'nam beachd-san, gu'm biodh iarmad do'n t-seann ghamhlas a bha eatorra a lathair ris-san.

Mar so thainig iad an caramh a chéile, agus an deigh fáilte ghearr, chuir Cùram-an-t-Saoghail a' cheist air Criosduidh agus air a chompanach, agus dh' asluich e orra a freagradh nam b' urrainn iad.

*Criosduidh.* An sin thuirt Criosduidh, dh' fheudadh leanabh ann an diadhachd mìle leithid na ceiste sin a fhreagradh. Oir mar 'eil e ceadaichte Criosd a leantuinn air ghaol nam buileannan, mar a chi sibh ann an Eoin vi. cia mòr is gràineile na sin meadhon a dheanamh dheth fein agus d'a dhiadhachd chum saoibhreas fhaghail, agus a mhealltuinn? agus chi sinn nach 'eil ach neo-chreidich, cealgairean, deamhain, agus buitsichean sa' bheachd so.

*Anns a' cheud àite.* Neo-chreidich; oir an uair a bha deigh aig Hamor agus aig Sechem air nighean agus air spréidh Iacoib, 's a chunnaic iad nach robh seol doibh air ruigheachd orra, ach le bhi air an timchioll-ghearradh, thuirt iad r'an companaich, ma thimchioll-ghearrar gach firionnach againne, nach leinn féin an sin gach seilbh, maoin, agus beathach a th' aca? B' iad an nigheana agus

an spréidh a b'àill leo fhaotainn, agus b'e diadhachd am meadhon a ghnathaich iad chum am faotainn, mar chi sibh, (Gein. xxiv. 20—24.)

*San dara h-àite.* B'e so an creidimh a bh' aig na Phairisich chealgach cuideachd. B' iad ùrnuighean fada an sgèimh; ach b'e tighean bhantrach a chreach a bha nam beachd; agus b'e 'n dìteadh bu mhò bu luigheachd dhoibh o Dhia, Luc. xx. 46, 47.

*San treas àite.* B'e so mar an ceudna an creidimh a bh' aig Iudas an droch-spiorad: bha e diadhaidh chum an sporan a bhi aige, chum gum faigheadh e na bh' ann: ach bha e air a chall, air a thilgeadh air falbh, agus 'na oighre air leir-sgrios.

*Sa' cheathramh àite.* B'e so creidimh a bh' aig Simon an draoi cuideachd; oir b'àill leis an Spiorad Naomh fhaotainn chum gu'm faigheadh e airgiod air a shon; agus bha a bhinn o bheul Pheadair da réir sin. Gniomh. viii. 19—22.

*Sa' chuigeamh àite.* Cha mhò a shaoileas mi, am fear a ghabhas creidimh an t-saoghail, nach cuir e cùl ri creidimh air son an t-saoghail; oir ceart cho cinnteach 's a bha mhiann air Iudas an saoghal fhaotainn le fàs diadhaidh, is ni cho cinnteach gu'n do reic e a mhaighstir agus diadhachd air son an ni cheudna. Agus tha a' cheist a fhreagradh a réir ar beachdsa, mi-chreideach, cealgach, agus malluichte, agus bithidh 'ur duais a réir 'ur n-oibre. An sin sheas iad a' dùr-amharc air a chéile, gun fhocal ri ràdh aig fear seach fear dhuibh. Thaitinn e gu sàr-mhaith ri Ciatach mar fhreagair Criosduidh iad, agus bha tosd mòr 'nam measg. Rinn Brosgalach agus na bha leis moille, agus tharruinn iad gu deireadh, chum gum feudadh Criosduidh agus Ciatach am fàgail. An sin thuirt Criosduidh r'a chompanach, mar urrainn na daoine sin seasamh am fianuis dhaoine, ciod a ni iad 'n uair a bheir Dia breth orra? Agus ma tha iad 'nan tosd le co'-reusanachadh dhaoine basmhor, ciod a ni iad 'n uair a bheir lasraichean dian-loisgeach an teine shiorruidh geur-achasan daibh.

An sin dh' fhàg Criosduidh agus Ciatach a rithist iad, agus dh'imich iad air an aghaidh gus an d'thainig iad réidh-lean còmhnard, d' an goirear Socair, far an do choisich iad gu fior thaitneach; ach cha robh an còmhnard sin ach aimhleathan, agus chaidh iad thairis air ann an ùine

ghearr. Ach bha aig ceann thall a chòmhnaird ud tulaich bheag ris an abrar Tairbhe, agus anns an tulaich sin bha mèin-airgid, a chaidh cuid do na dh'imich rompa-san, a dh'fhaicinn a thaobh iongantais; ach air dhoibh dol tuilleadh 's dlù air beul an t-sluichd, agus an talamh a bhi fàs fòdhpa, ghéill e, agus leis an leagadh chuireadh as doibh; chaidh cuid diubh a dhochann cho mòr leis mar thuit iad 's nach robh iad riamh tuilleadh ceart. An sin chunnaic mi am aisling, gu'n robh beagan bharr an rathaid, fa comhair na méin-airgid, Demas 'na sheasamh a' furan luchd ghabhail an rathaid teachd g'a faicinn; a thuirt ri Criosduidh agus r'a chompanach, Ho! thigibh an so, agus nochdaidh mise dhuibh iongantas.

*Criosduidh.* Ciod an ni a th'ann is fiù dhuinn dol as an t-slighe ga fhaicinn?

*Demas.* Tha 'n so méin-airgid, agus tha daoine g'a cladhachadh a dh'fhaiginn saoibhreis; ma thig sibhse, feudaidh sibh le beagan dragha, am pailteas fhaotainn.

*Ciatach.* An sin thuirt Ciatach, Rachamaid a dh' fhaicinn.

*Criosduidh.* Cha teid idir, arsa Criosduidh, chuala mi roimhe mu'n àite so, agus a choilion aon a chaidh gu bàs ann; tha an saoibhreas sin 'na riobadh dhoibh-san a tha ga iarruidh; oir tha e gam bacadh 'nan turus.

An sin thuirt Criosduidh ri Demas, Nach 'eil an t-àite cunnartach? Nach do chuir e bacadh air mòran 'nan turus?

*Demas.* Cha 'n eil e ro-chunnartach, ach dhoibhsan a bhios neo-chùramach; ach 's ann le caileigin do theagamh a thuirt e so.

*Criosduidh.* An sin thuirt Criosduidh ri Ciatach. Na rachamaid ceum ann; ach cumamaid air an t-slighe.

*Ciatach.* Ach geallaidh mise dhuit ma gheibh Brosgalach an cuireadh ceudna a fhuair sinne gu'n teid e ann. Hos. iv. 18.

*Criosduidh.* Cha 'n 'eil teagamh agam: oir tha a thagradh a dh' ionnsuidh sin; agus 's maith an răth dha mar bàsaich e ann.

*Demas.* An sin ghlaodh Demas a rìs, ag ràdh, Ach nach tig sibh a dh'fhaicinn?

*Criosduidh.* An sin thuirt Criosduidh as an eudann ris, O Dhemais! tha thu ad eas-caraid do shlighe Triath na slighe so, agus chaidh do dhìteadh cheana le aon do

bhreitheanaibh an Righ, a chionn gu'n deachaidh tu fein a thaobh, 2 Tim. iv. 10, agus c'air son a dh'iarras tu sinne a tharruing do'n dìte cheudna? A bharr air sin, ma theid sinn idir as an t-slighe cluinnidh ar Tighearn an Righ uime, agus cuiridh e gu nàire sinn, far am feudamaid seasamh le dànachd 'na fhianuis.

Ghlaodh Demas a rìs, Gu'm b'ann d'an comunn fein e-san; agus nan deanadh iad moille bheag, gu'm falbhadh e maille riu.

*Criosduidh.* Ciod is ainm dhuit? Nach e t'ainm a ghlaodh mi riut?

*Demas.* 'S e, 's e m'ainm Demas, Is mac do Abraham mi.

*Criosduidh.* 'S aithne dhomh thu; b'e Gehasi do sheanathair, agus Iudas t-athair, agus ghluais thu 'nan coischeumaibh; is olc an cleas a tha thu deanamh, chaidh t-athair a chrochadh a chionn e bhi 'na bhrathadair, agus tha thu fein a' toilltinn a' pheanais cheudna. Bi cinnteach 'n uair a thig sinne dh'ionnsuidh an Righ, gu'n innis sinn da mu d' ghnàthachadh. Le so a ràdh dh' imich iad rompa. 2 Righ. v. 20. Mat. xxvii. 14, 15. agus xxvii. 1—6.

Mun àm so, thainig Brosgalach agus a chompanaich san t-sealladh, agus chaidh iad far an robh Demas air a cheud smèide. Ach co dhiubh a thuit iad san t-slochd le bhi sealltuinn thar a' bhruaich, no chaidh iad sìos a chladhachadh, no sann a chuir mi-fhallaineachd an àile a bha'n ìochdar an t-sluichd as doibh; cha b' urrainn domh a thuigsinn ach cha'n fhacas tuilleadh iad air an t-slighe.

Chunnaic mi gu'n d'thainig na h-eilthirich gu taobh thall a' chòmhnaird, far an robh seana chàrn-cuimhne 'na sheasamh laimh ris an t-slighe, agus bha ìoghnadh orra r'a choslas; oir air leo gu'n robh e cosmhuil ri boirionnach air a cruth-atharrachadh gu dealbh carragh; sheas iad a' beachdachadh air re ùine mhòr, ach cha robh iad a' tuigsinn ciod a bh'ann. Ach ma dheireadh thug Ciatach an aire do sgriobhadh a bh'air acheann, ann an sgrìobhadh deacair r'a leughadh; ach do bhrigh nach robh e air fhoghlum, ghairm e Criosduidh, a dh'fhaicinn an tùradh e ciod a bh'ann; agus an uair a chuir e na focail an taice a chéile, rinn e mach gur e bh'ann. "*Cuimhnich Bean Lot.*" Agus leugh e ga cho-fhear-turuis e: agus thug iad fainear gur e bh'ann an carragh salainn chum an

d'atharraicheadh bean Lot, a chionn i dh'amharc 'na déigh le cridhe sanntach, 'n uair a bha i teicheadh o Shodom chum bhi tearuinte. Thug an sealladh iongantach so aobhar dhoibh labhairt mar so, Gen. xix. 26.

*Criosduidh.* Och a bhràthair! Is sealladh feumail so: is freagarrach a chuireadh oirnn e an deigh an fhurain a bh'aig Demas oirnn gu teachd chum cnocan-an-Tairbhe; agus nan rachamaid ann, mar dh'iarr e-san, agus a bha thusa deonach, bu cheart-bhreitheach gu'm bitheamaid air cho'-dìol ris a mhnaoi so, chum a bhi 'nar ball-amhairc acasan a thigeadh 'nar déigh.

*Ciatach.* Tha mi deacair gu'n robh mi cho amaideach, agus tha ìoghnadh orm nach do thachair dhomh mar dh'èirich do mhnaoi Lot; oir ciod an t-eadar-dhealachadh a bha eadar ise agus mise? Cha d'rinn ise ach amharc 'na déigh, agus bha mise toileach dol a dh'fhaicinn; gu'n robh gràs air a chliuthachadh, agus nàir ormsa, a chionn gun do smuainich mi air ann am chridhe.

*Criosduidh.* Gabhamaid beachd air na tha sinn a' faicinn an so chum ar buannachd san àm ri teachd. Chaidh a' bhean so as saor o aon bhreitheanas, oir cha do thuit i ann an leir-sgrios Shodoim; gidheadh chaidh a milleadh air sheol eile; mar tha sinn a' faicinn, gu'n d'fhàs i 'na carragh salainn.

*Ciatach.* Tha sin fior; agus 's còir dhi sinne chur air ar faicill, chum gun seachainn sinn a cionta, mun tig a leithid do bhreitheanas oirnn. 'S amhuil a rinneadh air Corah, Datan, agus Abiram, maille ris an dà cheud agus an leth-cheud fear a chaidh a sgrios 'nam peacadh, 'nan comharra agus 'nam ball-sampuill chum daoin' a chur air am faicill. Aireamh. xxvi. 9, 10. Ach tha aon ni a' cur ioghnadh orm, agus 'se so e, cionnus is urrainn Demas agus a chompanaich seasamh an sud cho muinghinneach a dh'iarraidh an ionmhais ud, air son an d'rinneadh a' bhean so 'na carragh salainn ged nach d'rinn i ach amharc na déigh, gun dol aon cheum as an t-slighe; gu h-àraidh o'n a chuir am breitheanas a thainig oirre-sa, suas i mar chomharradh nam fradharc far am bheil iad; oir nan togadh iad an sùilean cha b' urrainn dhoibh gun a faicinn.

*Criosduidh.* Is cùis iongantais e da rìreadh, agus tha e a leigeadh ris gu'm bheil an cridheachan air cruadhacha san olc: agus cha'n urrainn domh an coimeas ri aon ni

is cosmhuile riusan a ghoideas ann an làthair a' bhreitheimh, no a ni meirleadh aig bun na croiche. Tha e air a ràdh mu mhuinntir Shodoim gu'n robh iad 'nam peacaich, ro-mhòr, Gein. xiii. 13, a chionn gu'n do pheacaich iad am fianuis an Tighearn, a dh'aindeoin gach caoimhneas a rinn e dhoibh; oir bha fearann Shodoim mar ghàradh Edein roimhe so, rann. 10. Bhrosnuich so e ni bu mhò gu eud, agus rinn e an cràdh cho dian 'sa dh' fheudadh teine teas chorruich an Tighearn o neamh a dheanamh. Agus feudar a bharalachadh gun tig na breitheanais is cràitich orrasan, a pheacaicheas am fianuis eisimpleir cho soilleir 's a tha acasan.

*Ciatach.* 'S cinnteach gu'n dubhairt thu'n fhirinn; ach nach tròcaireach an gnothuch nach 'eil thusa, ach gu h-àraidh mise, air mo chuir suas san àite so mar chuimhneachan! Tha so 'na aobhar dhuinn buidheachas a thoirt do Dhia, eagal a bhi oirnn roimhe, agus bean Lot a chumail a ghnà 'nar cuimhne. Chunnaic mi an sin gu'n d'imich iad air an turus gus an d'thainig iad amhainn ro-thaitneach, ris a'm bheil righ Daibhidh ag ràdh amhainn Dhé, Salm lxv. 9. ach ris am bheil Eoin ag ràdh amhainn uisge na beatha. Bha'n rathad a nis ri fior thaobh an uisge so. Dh' imich iad araon san t-slighe so le mòr thlachd: dh' òl iad as an amhainn, bha i blasda, agus thug i beothachadh mòr dhoibh, oir bha iad gu fann sgìth: agus a bharr air sin bha air gach taobh do'n amhainn, craobhan cùbhraidh fo làn mheas: bha fòs an duilleach 'na ìoc-shlaint air gach eucail a bhiodh 'nan caramh. Bha mar an ceudna àilein air gach taobh do'n amhainn a bha gu ciatach air a bhreacadh le lilidhibh: agus bha e uaine fad na bliadhna. Air an àilein so luidh iad sios agus choidil iad; oir bha iad tearuinte san àite so, Salm xxiii. Isa. xiv. 30. 'Nuair a dhùisg iad thionail iad a rìs do thoradh nan craobh, agus dh'òl iad do uisge na h-amhainn, agus a rìs luidh iad sios gu codal. Rinn iad air an doigh so fad iomadh là agus oidhche: An sin sheinn iad :—

"Feuch! 's taitneach toirm an t-séimh shruth àigh,
Gu sòlas thoirt do luchd-turuis chràidht.
Tha 'n t-àilean gorm, 's am fàile grinn,
Gu slainte thoirt do'n aitim a tha tinn:
Tha meas nan craobh, 's gach cnuasachd tha sa' choill,
Cho milis blasd'; 'so ro aithrigh air an roinn."

Agus an uair a mhothaich iad a bhi air son an turuis, dh'ith agus dh'òl iad, agus dh'fhalbh iad.

A nis chunnaic mi am aisling, nach deachaidh iad fada gus an do dhealaich an amhainn agus an rathad o chéile, ni a chuir mi-ghean orra; ach cha robh chridh aca dol as an t-slighe. Dh'fhàs an rathad garbh docair 'n uair a thàr e o thaobh na h-aimhne, agus bha'n cosan goirt le fhad 'sa thainig iad; agus bha'n anam fo mhi-mhisnich air an t-slighe, Air. xxi. 4. Agus bha iad a' guidhe air son rathad a b'fhearr. Bha astar beag rompa air taobh clì na slighe, còmhnard boidheach, agus gu dol a steach ann, agus 'se ainm geata a' chòmhnaird sin, Còmhnard an fhrith-rathaid. An sin thuirt Criosd-uidh r'a chompanach, ma tha 'n còmhnard so a' leantuinn ri taobh na slighe, rachamaid a stigh ann. Chaidh e dh' fhaicinn, agus feuch bha cois cheum goirid o'n rathad-mhòr air taobh eile a' ghàraidh. Tha e dìreach mar mo mhiann, arsa Criosduidh; sann air so is usa imeachd; thig a dheadh Chiataich, agus rachamaid ann.

*Ciatach.* Ach ciod ma bheir am frith-rathad so sinn bh'arr an rathaid?

*Crìosduidh.* Cha saoil mi gu'n toir, arsa Crìosduidh: faic, mar tha e dìreach ri taobh na slighe? Mar so dh'-aomadh Ciatach gu gabhail leis, agus chaidh e 'na dheigh a stigh air a' bhealach, 'Nuair a chaidh iad thairis, agus iad air a chois-cheum, mhothaich iad gur e bu shochd-raiche d'an cosaibh; agus air amharc rompa, chunnaic iad fear air thoiseach orra d'am b'ainm Faoin-dhànachd; Ghairm iad air agus dh'fheoraich iad deth, c'àit a bheir-eadh an rathad so iad? Thuirt e riu, cham geata fhlaitheis. Nach dubhairt mi sin riut, arsa Criosduidh? Le so feudaidh tu fhaicinn gu'm bheil sinn ceart; mar so lean iad e, agus dh' imich e-san rompa. Ach feuch thainig an oidhche orra, agus dh'fhàs i cho dòrcha 's gu'n do chaill iad sealladh air an fhear a bh'air thoiseach orra.

Bha'n oidhche cho dorcha 's nach bu leur do Fhaoin-dhànachd an t-slighe, ionnus gu'n do thuit e ann an slochd domhainn, Isa. ix. 16. a chaidh a chladhachadh a dh'aon obair le uachdaran an fhearainn sin, chum amad-ain dhòchasach a ghlacadh ann, agus chaidh e 'na bhloighdibh leis an leagadh.

Chuala Criosduidh agus a chòmpanach e tuiteam; agus ghlaodh iad ris ciod a dh'èirich dha, agus cha d'

thug e freagradh dhoibh, ach chual iad e a' deanamh cruaidh ghearan. An sin thuirt Ciatach, C'àit am bheil sinn a nis? Bha Crìosduidh 'na thosd, a chionn gur e bu choireach ri thoirt as an t-slighe; thainig uisge, dealanach, agus tairneanach ro mhòr orra; agus dh'ăt na h-uisgeachan.

An sin rinn Ciatach osann throm agus thuirt e, Och, b'fhearr gu'n d'fhuirich mi air an t-slighe.

*Criosduidh.* Cò shaoileadh gun tugadh am frith-rathad so as an t-slighe sinn?

*Ciatach.* Bha eagal orm mu dheimhin o thoiseach, agus uime sin thug mi an sanus ciùin so dhuit; agus leiginn ris m'inntinn ni bu shoilleire, ach thug mi urram na h-aoise dhuit.

*Criosduidh.* A dheadh bhràthair, na biodh mìothlachd ort, 's duilich leam gu'n tug mi as an t-slighe thu chum na h-urrad chunnairt: guidheam ort, a bhràthair, thoir dhomh maitheanas; oir cha b'ann o dhroch rùn a rinn mi e.

*Ciatach.* Glac misneach, a charaid, maithidh dhuit e; agus creididh mi gun tionndadh so a mach chum ar maith.

*Criosduidh.* Is math leam gu'n do thachair mi ri caraid cho tròcaireach; ach cha'n fheud sinn fuireach an so; thugamaid oidheirp gu dol air ar n-ais a rithist.

*Ciatach.* Ceadaich dhomh-sa toiseach an rathaid a ghabhail.

*Criosduidh.* Cha leig m'as e do thoil e, theid mi fein air thoiseach; chum ma bhios cunnart ann, gur h-ann orm a thig e; a chionn gur mi b'aobhar air sinn a theachd as an t-slighe cheirt.

*Ciatach.* Cha dean mi sin, arsa Ciatach, cha teid thus' air thoiseach: oir tha na h-urrad iomaguinn air t-inntinn, 's gum feud thu dol a rìs air seachran. An sin a thoirt misnich dhoibh, chual iad guth ag ràdh riu, Cuiribh ur cridhe ris an t-slighe; eadhon an t-slighe air an d'imich sibh; pillibh a rìs, Ier. xxxi. 21. Ach bha nis na h-uisgeachan air èiridh, air chor 's gu'n robh e ro chunnartach dhoibh dol air an ais. An sin smuainich mi gu'm b'usa dol as an t-slighe air am bi sinn, na tighinn innte 'n uair a theid sinn aiste. Gidheadh ghabh iad do mhisnich oidheirp a thoirt gu dol air an ais, ach bha e cho dorcha agus na h-uisgeachan cho àrd, 's gu'n do theab iad a bhi bàite iomadh uair.

Dh 'fhartlaich orra, a dh' aindeoin an seoltachd, am bealach fhaotainn an oidhche sin ; uime sin thachair iad aig ionad fasga'ch, far an do shuidh iad gus an tigeadh brise na fàire ; ach air dhoibh a bhi airsnealach sgìth, thuit iad nan codal. A nis bha fagus do'n àite san robh iad, daingneach, d'an goirear Daingneach-an-Teagaimh, b'e a shealbhadair, Famhair-gun-dòchas, agus b'ann 'na fhearanns' a choidil iad ; agus air dha éiridh gu moch sa' mhadainn, 's a bhi a' gabhail sràid 'na raointibh, ghlac e Criosduidh agus Ciatach nan codal air a chrich, An sin thuirt e riu dùsgadh ann am briathraibh coimheach iargalta ; agus dh'fheòraich e dhiubh co as a thainig iad, agus ciod a bha iad a' deanamh san àite sin ? Dh'innis iad da gur luchd-turuis a bh' annta; agus gu'n deachaidh iad air seacharan. An sin thuirt am Famhair, rinn sibh call dhomhsa, le bhi 'nar sìneadh agus 'nar luidhe air mo chuid feoir, uime sin 's fheudar dhuibh falbh leamsa. Air an aobhar sin thug e dh'-aindeoin iad, a thaobh gu'm bu treis e na iadsan. Cha robh acasan ach beag ri ràdh, a chionn gu'n robh iad sa' choire. Dh' iomann e uime sin roimhe iad, agus chuir e 'na dhaighneach iad ann an gainntir dhorcha, làn graineileachd. Bha iad mar sin o mhoch diciadain gu feasgar di-sathairne, gun bhiadh, gun deoch, gun solus, no idir aon neach a dh'fheoraich cionnus a bha iad ; bha iad uime sin air dhroch dhìol, fad o'n cairdibh agus o'n luchdeolais. Bha'm barrachd trioblaid air Criosduidh a chionn gur e-fein bu choireach r'an toirt ann.

A nis bha bean aig Famhair-gun-dòchas, d'ann b' ainm An-earbsa ; agus 'n uair chaidh e d'a leabaidh dh'-innis e dhi ciod e rinn e, Gu'n do ghlac e dà phrìosanach, 's gu'n do chuir e sa' phriosan iad, a chionn iad a bhi air feadh a chuid fearainn. Agus dh' fheòraich e dhi ciod a b'fhearr dha a dheanamh riu ? Thuirt i ris, cò iad, cia as a thainig iad, agus c'àit a bha iad a' dol ? agus dh'innis e dhi. Chomhairlich i dha, 'n uair a dh'éireadh e sa' mhaduinn, am bualadh gu neo-mathach ; agus ghabh e a comhairle, le dol sios far an robh iad, agus cuaille mòr bata 'na laimh, agus ghabh e dhoibh mar gu'm bu choin a bhiodh annta, ged nach dubhairt iad aon fhocal tàireil ris. Le so a dheanamh, dh'fhàg e iad a chaoidh an cruaidh-fhortain eatorra fein ; ionnus gu'n do bhuilich iad an latha sin gu h-iomlan an osnaich agus ann am

bròn dubhach. Labhair i umpa air an ath-oidhche r'a fear am Famhair; agus air dhi a thuigsinn gu'n robh iad fhathast beo, thuirt i ris gu'm bu chòir dha an comhairleachadh gu cur as doibh féin. 'N uair a thainig a' mhaduinn, chaidh e sios d'an ionnsuidh gu garg gruamach, agus air mothachadh dha gu'n robh 'n creuchdan goirt leis na buillibh a thug e dhoibh, thuirt e riu o nach b' ion doibh dòchas a bhi aca ri teachd a mach as a sin am feasd, gur e cùis a b'fhearr dhoibh cuir as doibh fein, aon chuid le lainn, le còrd, no le nimh; oir thuirt e, c'air son a mhiannaicheas sibh beatha o'n a bhitheas i dhuibh cho searbh? Ach thuirt iad ris an cuir fa sgaoil; le sin a chluinntinn dh'amhairc e gu coimheach orra, agus thug e ionnsuidh gharbh orra, agus cha 'n eil teagamh nach cuireadh e-féin crioch orra, mar éireadh dha tuiteam thairis ann an laigsinn, oir bha e buailteach dha sin, agus chaill e lùghs a dhà laimh; air an aobhar sin dh'-fhàg e iad a dh' fheuchainn ciod a dheanadh iad fein. An sin chuir na priosanaich an comhairle ri chéile, co ac a b'fhearr dhoibh a dheanamh mar thuirt e no nach b'fhearr; agus mar so thòisich iad ri labhairt.

*Criosduidh.* Ciod a ni sinn arsa Criosduidh? Tha 'n doigh air am bheil sinn anabharra truagh! air mo shon fein cha'n fhios domh co dhiubh a b' fhearr a bhi beo, no grad bhàsachadh. Is fearr lem' anam tachdadh no beatha, Iob vii. 15, agus is socraiche leam an uaigh no a' ghainntir so! An gabh sinn comhairl' an Fhamhair?

*Ciatach.* Tha gun amharus ar cor san àm anabharra eagallach, agus bu deonaiche gu mòr lean fein am bàs fhaghail, na buanachadh mar so; ach smuaineachamaid gu'n dubhairt Triath na tìre chum am bheil sinne a' dol, "*na dean mortadh,*" cha dean air neach eile; is mò gu mòr, na sin a tha e air a thoirmeasg dhuinn sinn fein a chur gu bàs. Osbarr, cha dean e-san a mharbhas neach eile ach a chorp a chur gu di; ach ma mharbhas aon e-fein, tha e cur laimhe 'na chorp agus 'na anam fein cò-lath. A thuilleadh air sin, a charaid, tha thu labhairt mu fhois anns an uaigh: ach am bheil guth idir agad air ifrinn far an téid iadsan a chuireas mort an gniomh? oir cha sealbhaich mortairean a' bheatha mhaireannach, &c. Agus thugamaid a rìthist fainear, nach 'eil an lagh gu h-iomlan an laimh Famhair-gun-dòchas; tha mi tuigsinn gun do ghlac e iomadh neach

a bharr oirnne, agus fhuair iad dol as uaithe. Co aig a tha fios nach toir an Dia sin a chruthaich an saoghal am bàs air an Fhamhair, no theagamh gu'n di-chuimhnich e, uair no uair-eigin, an dorus a ghlasadh ; no an ùine ghearr gu'n tig laigsinn eile air far am bi sinn, agus gu'n caill e lùgh a lamh? Agus ma thàrlas so tuille, tha mi cur romham gu'n glac mi misneach, agus gu'n toir mi teann oidheirp air fhàgail. Bha mi m' amadan nach d' rinn mi roimhe e ; ach gnàthaicheamaid foighidinn, agus giulaineamaid leis re tamuill eile : feudaidh e bith gu'n tig an t-àm a gheibh sinn fuasgladh : ach na cuireamaid air chor air bith lamh annainn fein. Leis na briathraibh sin thug Ciatach misneach do Chriosduidh ; agus bhuan-aich iad le chèile sa' ghainntir ghràineil ud gun solus gun soillse.

Ach mu thrà feasgair chaidh am Famhair sios a dh' fhaicinn an do ghabh na prìosanaich a chomhairle ; ach an uair a thainig e steach, fhuair e, an aghaidh a bhar-alach, beo iad ; agus b'e sin uil' e ; oir eadar cion lòin agus dibhe, agus leis na creuchdaibh a thainig orra a thoradh na beubaineachd a rinn e féin orra 's gann a bha'n deo annta. Ach fhuair e beo iad, ni a chuir corruich mhòr air, agus thuirt e riu, A chionn nach do ghabh iad a chomhairle, gun èireadh a nis gu h-olc dhoibh.

Chuir am bagradh so air bhall-chrith iad, agus air leam gun d'thainig laigsinn air Criosduidh ; ach air dha teachd da ionnsuidh fein a rìthist, thòisich iad mu'n chomhairl' a thug am Famhair orra, co dhiubh a b' fhearr dhoibh a' gabhail no nach b' fhearr. Bha Criosduidh a ris a leth-char deònach air a dheanamh ; ach thuirt Ciatach ris mar so ;

*Ciatach.* A charaid, nach cuimhne leat cho treun 'sa bha thu roimhe so ? Cha b' urrainn Apolion cur as duit, cha mhò a b'urrainn gach ni a chual, a chunnaic, no dh' fhairich thu ann an Gleann-sgàile-a-Bhàis: Nach iomadh cunnart,cruaidh-chas,agus eigin as an d'thainig thu cheana agus am bheil thu nis ad chladhaire cho mòr. Tha thu faicinn gu'm bheil mise san t-slochd so maille riut, agus tha mi a thaobh nàduir gu mòr ni's laige na thusa : agus rinn am Famhair so a' cheart urrad dhochainn orm 'sa rinn e ortsa, agus tha mi dh' easbhuidh lòin cho maith riutsa, agus leatsa a' caoidh mo mhi-shealbh san t-slochd oilteil so : Ach cleachdamaid beagan tuille

foighidinn: Cuimhnich cho gaisgeil 'sa bha thu aig Feill an diomhanais, agus nach robh sgàth ort roimh'n t-slabhruidh no roimh'n chrò, no idir roimh'n bhàs fhuileachdach; uime sin giulaineamaid, mar chriosdui'ean leis na tha 'nar chrannòchur cho maith 'sa dh' fheudas sinn.

Thainig an oidhche a rìthist, agus an uair a bha 'm Famhair agus a bhean 'nan luidhe, dh'fhiosraich i dheth mu thimchioll nam prìosunach, agus an do ghabh iad a chomhairle? Thuirt e rithe, Gu'n robh iad gu calma laidir; gu'm b'fhearr leo gach cruaidh-chas fhulang no lamh a chur annta fein. An sin thuirt ise, thoir am màireach iad a dh'fhaicinn cnàmhan agus claiginn nan daoine a chuir thu roimh gu bàs, agus cuir do fhiachaibh orra mun tig ceann seachduin, gu'n toir thu 'nam mìribh as a chèile iad, mar rinn thu air càch rompa.

'Nuair a thainig a' mhadainn, chaidh am Famhair a rìs d'an ionnsuidh, agus rinn e mar dh' iarr a bhean air, agus thuirt e rutha mar so:—Bha iad sin 'nan eilthirich mar tha sibhse, agus thainig iad air mo chrìch mar rinn sibhse; agus reub mi as a chéil iad; agus mu'n tig ceann dheich laithean ni mi a leithid eile oirbhse: thugaibh gu grad 'ur garaidh oirbh a rithist; agus leis a sin a ràdh, sgiùrs e roimhe iad. Bha iad mar sin re an là disathairne ann an cor muladach mar bu ghnà leo. Ach 'n uair a thainig an oidhche, bha An-earbsa agus am Famhair 'nan luidh, thoisich iad ri labhairt mu na priosanaich: agus bha ioghnadh air an Fhamhair nach b' urrainn da aon chuid le buillibh no le chomhairle cuir as doibh. Agus fhreagair a bhean e, gu'n robh eagal oirre gu'n robh sùil aca ri cuideigin a theachd gu'm fuasgladh, no gu'm bheil iuchraichean meallta aca leis am fosgail iad na glasan, agus gu'n teich iad. An saoil thu, ars' e-san gu'm bheil a chùis mar sin? Rannsaichidh mise sa' mhadainn iad.

Mu mheadhon oidhche disathairne, thòisich iad ri ùrnuigh a chur suas, agus bhuanaich iad innte gu briseadh na fàire.

Ach tamull beag roimh latha mhosgail Criosduidh suas mar neach a dhùisgeadh as a shuain, agus thuirt e, Nach b'amaideach mi a' fuireach mar so cho fada ann an gainntir lobhta, an uair a dh' fhaotainn bhi aig comas mo choise? Tha iuchair agam ann am bhroilleach d'an

goirear Gealladh, a dh' fhosglas aon ghlas a tha 'n Daighneach-an-Teagamh. An sin thuirt Ciatach, 's maith an sgeula sin, thoir as do bhroilleach i, agus feuch ris.

An sin thug e as a bhroilleach i, agus thòisich e ri glas a' phrìosain fhosgladh, ni a rinn i, agus dh'fhosgail an dorus gu fial farsuing; agus thainig iad le chéile a mach. Chaidh e'n sin chum an doruis a b'fhaide muigh, agus dh' fhosgail an iuchair e mar an ceudna, ach bha 'n dorus trom, oir b'iarunn e, agus an àm fhosgladh rinn e dìosgan air a chùl-cheangalaichean, a thug sanus do'n Fhamhair, a ghrad dh' èirich gu imeachd air tòir nam prìosanach, ach mhothaich e a laigsinn a' teachd air, agus cha robh e comasach air dol 'nan déigh. An sin ghabh iadsan air an aghaidh, agus thainig iad a chum rathad mòr an righ, agus bha iad tearuinte, do bhrìgh gu'n robh iad a mach á fearrann an Fhamhair.

A nis air dhoibh dol a mach air a bhealach, theann iad ri dealbh ciod an suaicheantas a chuireadh iad suas aige, chum nach rachadh an aitim a thigeadh 'nan deigh air seacharan, agus gun tuiteadh iad an lamhan Famhair-gun-dòchas. Uime sin chuir iad suas carragh ann, agus chuir iad an sgriobhadh so a leanas air:—" Tha'n rathad chum Daighneach-an-Teagamh a stigh air a bhealach so, a tha air a choimhead le Famhair-gun dòchas, air am beag Righ na dùthcha nèamhaidh, agus tha e an geall air luchd-turuis naomh a sgrios." Thug an sgriobhadh sin sanus do iomadh neach a thainig nan déigh, agus sheachainn iad an cunnart ceudna. Air dhoibh so a dheanamh, sheinn iad mar a leanas:

Air seacharan chaidh sinn a's thuig,
Ciod e bhi 'n gabhadh cruaidh;
A's thugadh iadsan thig 'nar déigh
Fainear gum fan iad uaith;
Aig am bheil Diaghneach-an-teagamh
Cruaidh fo ghlais; is ri'm beo
Cha leig am Famhair mòr iad as,
Gun iuchair bhuadhaich òir.

An sin dh'imich iad air an aghaidh gus an d'thainig iad chum nam beann taitneach, a bhuineas do Thighearna na beinne sin m'an do labhair sinn roimhe: Dh'irich iad ri fireach nam beann, a dh' fhaicinn nan liosan, luibhean, agus meas, na fion-liosan, agus na tobair uisge; far an d' òl iad, agus an d' ionnlaid siad iad fein, agus dh'ith iad gu saor as na

fion-liosaibh. A nis bha air mullach nam beann sin buachaillean ag ionaltradh an treud, agus sheas iad ri taobh na slighe. Chaidh uime sin an luchd-turuis d'an ionnsuidh, a' leigeadh an uchd air am bata, mar is gnà le daoine sgìth a dheanamh, 'nuair a sheasas iad a labhairt ri neach eile, agus dh' fheoraich iad diubh, Cia leis na beanntaichean taitneach so? agus cò dha bhuineas na caoirich a tha 'g ionaltradh orra?

'S iad na sleibhtean sin fearann Emanueil, agus tha iad an sealladh a' bhaile; is leis na caoirich cuideachd, agus leag e sios a bheatha air an son.

*Criosduidh.* An i so an t-slighe chum a' bhaile neamh-uidh?

*Buachaillean.* 'S i dìreach.

*Criosduidh.* Cia fad a tha e uainn fhathast?

*Buachaillean.* Tuilleadh 's fad, ach dhoibh-san a gheibh dol a steach.

*Criosduidh.* Co dhiubh tha 'n t-slighe tearuinte no cunnartach?

*Buachaillean.* Tearuinte dhoibhsan air son am bheil i tearuinte, ach tuitidh luchd mi-ghniomh innte. Hos. xiv. 19.

*Criosduidh.* Am bheil goireas sam bith san àite so a gheibh luchd-turuis 'a tha fann agus sgìth.

*Buachaillean.* Thug Tighearna nam beann sin àithne theann duinne gu'n dearmad a dheanamh air aoidheachd a thoirt do choigrich. Eabh. xiii. 1, 2.

Chunnaic mi fòs am bhruadar, 'n uair a mhothaich na buachaillean gur luchd-turuis a bh'annta, gu'n do chuir iad mar an ceudna ceistean orra-san, air an tug iad freagradh mar tha, Cia as a thainig sibh? Cionnus a dh'amais sibh air an t-slighe? agus cionnus a bhuanaich sibh innte? Oir 's tearc iadsan a theannas air an turus a thig an fhad so. Ach 'n uair a chuala na buachaillean am freagradh, thaitinn iad riu, agus dh'amhairc iad gu ro-chaomh orra, agus thuirt iad riu, 'Se 'ur beatha chum nam beanntan taitneach so.

B'e ainm nam buachaillean sin Eolas, Fiosrach, Faicill-each, agus Treibh-dhireach, agus threoraich iad air laimh iad g'am bùthaibh agus phàirtich iad riu cuibhrionn do na bh'aca deas. Thuirt iad osbarr riu, gu'm bu deonach leo iad a dh'fhuireach maille riusan gus am biodh iad eolach umpa, agus gu'm faigheadh iad do nithibh maith

nam beann taitneach, na bheireadh sòlas agus beothachadh dhoibh an deigh an turuis. Thuirt iad an sin riu gu'n robh iad toileach fuireach; agus chaidh iad a chadal an oidhche sin, a chionn gu'n robh e ro-anmoch. An sin chunnaic mi am aisling, gu'n d' rinn na buachaillean guth ri Criosduidh agus ri Ciatach sa' mhadainn, a dhol leo a shràid-imeachd air na beanntaibh: Mar so dh'fhalbh iad leo, agus bha 'n sealladh anabharra taitneach air gach taobh. An sin thuirt na buachaillean r'a chéile, an nochd sin do'n luchd-thuruis so nithe iongantach? agus an uair a rùnaich iad air sin a dheanamh, thug iad an toiseach iad gu mullach sléibhe, d'an goirear, Mearachd, a bha ro chas air an taobh a b'fhaide uatha, agus dh' iarr iad orra sealltuinn sios gu iochdar an t-slèibhe.

Le so a dheanamh chunnaic iad mòran sluaigh 'nam miribh as a chéile aig bun an t-sleibhe leis mar thuit iad sios a' chas-bhruthach. An sin thuirt Criosduidh, Ciod a tha so a' ciallachadh? Thuirt na buachaillean riu, Nach cuala sibh iomradh umpasa a chaidh a chur am mearachd, le eisdeachd ri Himeneus agus ri Philetus. 2 Tim. ii. 17, 18. mu thimchioll bhi creidsinn aiseirigh a' chuirp? Thuirt iad, Chuala. An sin thuirt na buachaillean, 'S iad sin a' mhuinntir a tha 'nan luidhe reubta aig iochdar na beinne so; agus cha deachaidh an adhlacadh fhathast, mar rabhadh do chach mu iad a dhìreadh tuille 's àrd, no gu teachd ro dhlù do bhearradh an aonaich.

Air leam an sin gun tug siad iad gu mullach slèibhe eile, d'an ainm Faicill; agus dh'iarr iad orra sealltuinn fad as: Ni 'n uair a rinn iad, chunnaic iad, air leo daoine ag imeachd sios agus suas air feadh nan ionada-adhlaic a bha'n sin. Agus thuig iad gu'n robh na daoine dall, a chionn gu'n robh iad a' tuisleadh mu na h-uaighibh, 's a chionn nach b' urra dhoibh teachd a mach asda. An sin thuirt Criosduidh, Ciod is ciall da so? fhreagair na buachaillean, Nach faca sibh aig iochdar nam beann so, bealach a bha dol a stigh chum còmhnard, air taobh clì na slighe. Chunnaic sinn, ars' iadsan. Thuirt na buachaillean, gu'n robh direach o'n bhealachd sin frith-rathad a bha treorachadh do Dhaighneach-an-Teagamh, a th'air a choimhead le Famhair-gun-dòchas: agus thainig na daoine sin, a nochdadh dhoibh, a bha feadh nan uaighean, air thurus, mar thainig sibhse, gus an tainig iad a cheart bhealach sin;





agus air son gu'n robh 'n rathad-mòr garbh docair san àite sin, roghnaich iad fhàgail, a' dol a stigh air an àilein, far an do ghlac Famhair-gun-dochas iad, 's an do chuir e iad fo ghlais ann an Daighneach-an-Teagamh; 's an dèigh dha an gleidheadh re ùine mhòr sa' ghainntir, thug e fradharc an sùl uapa, agus threòraich se iad am measg nan uaighean sain, far am bheil iad air seacharan, gus an là an diugh, chum gum biodh an sean fhocal air a choilionadh, *An duine théid air seacharan o shlighe na tuigse, fanaidh e ann an coimhthional nam marbh,* Gnàth. xxi. 16. An sin thug Criosduidh agus Ciatach sùil air a chéile, 's an deoir a' sruthadh, ach cha dubhairt iad a' bheag ris na buachaillibh.

An sin chunnaic mi a' m' aisling, gu'n tug na buachaillean iad gu ionad eile an srath glinne, far an robh dorus air slios a' ghlinne; dh'fhosgail iad an dorus, agus dh'iarr iad orra amharc a stigh air: Dh'amhairc iad a steach, agus thuig iad gu'n robh e ro dhorcha agus làn deataich; air leo gu'n cual iad toirm fhuaimneach, mar aig teine, agus gearan cràiteach mar o dhaoinibh air an claoidh, agus gu'n robh fàile pronnaisg ann. An sin thuirt Criosduidh, Ciod is ciall d'a so? Dh'innis na buachaillean doibh, gu'm bu fhirth-rathad so do dh'ifrinn, rathad air an téid cealgairean a steach: gu h-àraidh iadsan a reiceas an coir-bhreith mar rinn Esau; a reiceas am Maighstir mar rinn Iudas; iadsan a bheir toibheum do'n t-soisgeul mar a rinn Alecsander: agus iadsan a ni breug mar rinn Ananias agus Saphira a bhean.

An sin thuirt Ciatach ris na buachaillibh, tha mi a' tuigsinn gu'n robh aig gach aon diubh sin, coslas a bhi air an turus, mar th'againne san àm: nach robh?

*Buachaillean.* Bha agus ghleidh iad fad' e cuideachd.

*Ciatach.* Cia fhad a thainig iad air an turus, r'an linn fein, ged a chaidh an cuir a thaobh gu brònach air a cheann mu dheireadh?

*Buachaillean.* Chaidh cuid ni b'fhaide, agus cuid eile nach d' rainig na beanntan sin.

An sin thuirt na h-eilthirich r'a chèile, Is feumail duinne neart asluchadh o'n chumhachdach.

*Buachaillean.* Is feumail, agus is iomchuidh dhuibh a ghnathachadh, 'n uair a gheibh sibh e.

B'àill leis na h-eilthirich nis triall air an turus, agus dh'aontaich na buachaillean le'n iarrtus; mar so dh'imich

iad leo gu ceann nam beann. An sin thuirt na buachaillean r'a chéile, Leigeamaid leo dorsan a bhaile neamhuidh fhaicinn m'as aithne dhoibh sealltuinn tre'n ghloin'-amhairc againne. Ghabh an luchd-turuis gu h-ait ris a' chuireadh: uime ain thug siad iad gu mullach àrd, ris an abrar Soilleir, agus thug iad dhoibh a ghloine chum sealltuinn troipe.

An sin dh'oidheirpich iad amharc, ach chuir an sealladh fa dheireadh a nochd na buachaillean doibh na h-urrad oillt orra, 's gun robh an làmhan air bhall-chrith, air chor 's nach b'urrainn doibh a ghloin' a chumail còmhnard: ach air leo gum fac' iad ni-eigin cosmhuil ris an dorus, agus earrann do ghlòir an ionaid. An sin dh'-fhalbh iad air an turus, agus sheinn iad an t-oran so:—

" Rinn buachailean an diomhaireachd
'Bha cruaidh a nochdadh dhuinn,
'S gach neach leis aill a dhol do'n coir
Bidh' eòlas' air a bhinn."

An uair a bha iad air ti falbh, thug aon do na buachaillean dhoibh ann an sgriobhadh seoladh m'an t-slighe. Thuirt fear eile dhiubh, iad a bhi air am faicill roimh'n t-Sodalaiche. A deir an treas fear iad a thoirt an ro-aire nach coidleadh iad air talamh na drùidheachd.

Agus a deir an ceathramh fear, Gu'n soirbhicheadh Dia leibh. Mhosgail mi an sin á'm' shuain.

Chaidil mi a rìs, agus bhruadair mi, agus chunnaic mi an dà eilthiriche cheudna, a' tearnadh a' mhunaidh air an t-slighe a tha treòrachadh chum a' bhaile. A nis sann aig ìochdar nam bruthaichean sin air an laimh chli a tha tìr na Ceiig; agus tha as an dùthaich sin a' teachd chum na slighe air an robh iadsan ag imeachd, rathad beag fiar. Choinnich iad an so òganach brisg beothail, a thainig as an tìr sin; agus b'e ainm Aineolach. Dh' fheoraich Criosduidh dheth cia as a thainig e, agus c'àit a bha e dol?

*Aineolach.* Rugadh mi san dùthaich ud thall, tamull beag chum na laimhe clì, agus tha mi air mo thurus chum a' bhaile nèamhuidh.

*Criosduidh.* Ach cionnus a tha dùil agad faighinn a stigh? oir feudaidh e bhi duilich dhuit dol ann.

*Aineolach.* Ceart mar tha daoine maith eile faotainn ann, thuirt e.

*Criosduidh.* Ach ciod a th' agad r'a fheuchainn aig an dorus, chum gu'm fosglair dhuit e?

*Aineolach.* Is aithne dhomh toil mo Thighearna, agus bha deagh chaithe-beatha agam; tha mi 'g ìocadh a chuid féin do gach duine; tha mi deanamh ùrnuigh, a' trasg-adh, ag ìocadh cìs, agus a' toirt déircean; agus dh'fhàg mi mo thìr fein, air son na dùthcha chum am bheil mi dol.

*Criosduidh.* Ach cha d'thainig thu stigh air an dorus chumhann a th' aig ceann toisich na slighe so; 's ann a thainig thu stigh air an rathad fhiar so, agus 's eagal leam, ge b'e barail mhaith a th' agad ort fein, 'n uair a thig latha a mhòr chunntais, gu'n cuirear as do leth, 'gum bheil thu a'd' mheirleach agus a'd' fhear-spùinnidh, an àite do ghabhail a stigh do'n bhaile.

*Aineolach.* A dhaoine is coigrich dhomhsa sibh, agus 's amhuil mise dhuibhse: leanaibh-se aidmheil 'ur tire fein, agus leanaidh mise creidimh mo dhùthcha. Tha dòchas agam gu'm bi gach ni gu maith. Agus thaobh an doruis mu'n do labhair sibh, tha fios aig gach neach gu'm bheil e cian fad as ar dùthaich-ne: cha'n 'eil mi 'm barail gu'm bheil fear ar tìr-ne g'an aithne an rathad d'a ionnsuidh: cha mhò is ion doibh umhaill a bhi aca uime, o'n a tha, mar tha sibh a' faicinn, frith-rathad grinn còmhnard uaine againn o'r tìr féin, goirid uaithe.

'Nuair a thuig Criosduidh gu'n robh an duine glic 'na bharail fein, thuirt e ri Ciatach os ìosal, tha tuilleadh aobhair dòchais á amadan no dheth-san. Agus thuirt e, An uair a shiubhlas an t-amadan air an t-slighe, trèigidh a ghliocas e, agus their e ris gach duine, gur amadan e. Ecles. x. 3. An labhair sinn tuille ris, no am fàg sinn e, gu smuaineachadh mu na chual e cheana, agus moille a dheanamh ris a rithist, gu oidheirp a thoirt air maith a dheanamh dha? An sin thuirt Ciatach,

Smuainicheadh Aineolach car greis ris fein
Air na chaidh ràdh, 's na diultadh e,
Gabhail ri deagh chomhairle; M'am fan
E aineolach. Ma ni tha olc dha'n dàn.
Tha Dia ag ràdh, iadsan a tha gun tùr
Nach dean e'n saoradh, ach an cuir air cùl.

*Ciatach.* Thuirt e a thuilleadh, Cha'n eil e iomchuidh moran a ràdh ris an aon àm; rachamaid seachad air, m'as toil leat e, agus labhramaid ris a rìs mar is urrainn da a thuigsinn.

Mar so dh'imich iad air an aghaidh, agus bha Aineol-

ach a' teachd 'nan dèigh. Agus an uair a chaidh iad beagan seachad air, thainig iad a stigh air slighe rodhorcha, far an do choinnich iad fear a rinn seachd deamhain a cheangail le seachd buill laidire, agus bha iad ga ghiulan air ais chum an doruis a chunnaic iad air an leachduinn, Mat. xii. 45 ; Gnath. v. 22. Le so fhaicinn bha deadh Chriosduidh air chrith le h-eagal, mar bha fòs Ciatach, a cho'-fhearr-turuis ; ach thug na deamhain air falbh an duine. Sheall Criosduidh am b'aithne dha e ! agus air leis gu'm b'e Pill-air-falbh a bh'ann, a bha chomhnuidh ann am baile Dol-air-ais. Ach cha robh e làn chinnteach a chionn nach fac e ach pladha da eudainn ; oir bha cheann crom mar fhear a rachadh a ghlacadh a' goid ni eigin. Ach air dhoibh dol seachad leis thug Ciatach an aire do 'n sgriobhadh so air a dhruim, Fear aidmheil Macnasach, agus Cùl-sleamhnachair mòr. An sin thuirt Criosduidh, Tha mi nis a' cuimhneachadh air na chaidh innse dhomh a thachair do dhuine maith mu thimchoill an àite so. B' e ainm an duine Beag-creidimh, ach bha e 'na dhuine maith, agus bha e chòmhnuidh ann am baile Treibh-dhireach. B'e so mar dh'èirich dha ; Mu bheul a chunglaich so, tha teachd o'n rathad-mhor sràid chumhann ris an abrar Sràid-nan-daoine-marbha, a thaobh gu'm bheil moran daoine g'an cuir gu bas ann : Agus bha Beag-creidimh so a' triall air eilthireachd, mar tha sinne air an uair ; shuidh e sìos san àite agus choidile. Agus bha sa' cheart àm triuir fhear a' tearnadh o'n t' Sraid-leathann, agus b' e 'n ainm Lag-chridhe, An-earbsa, agus Cionta, bu thriuir bhràithrean iad ; agus air faicinn doibh far an robh Beag-creidimh 'na shìneadh, thàinig iad 'nan ruith d'a ionnsuidh. Bha'n duine maith direach air mosgladh as a chodal, agus ag èirigh chum triall air a thurus ; thainig iad far an robh e agus dh'iarr iad le bagradh mòr air seasamh. Le so a chluintinn, ghlac geilt-chrith Beag-creidimh, agus cha tug e lamh air a thapadh. An sin thuirt Lag-chridhe, liuthair do sporan ; ach cha robh cabhag air chum sin a dheanamh, oir bu deacair leis a chuid airgid a chall ; thainig An-earbsa d'a ionnsuidh, chuir e lamh 'na mhàladh, agus bhuin e leis an t'-airgiod : An sin ghlaodh e mach Mearlaich, Mearlaich. Le so a dheanamh, thog Cionta bachuill mhòr a bha na laimh, agus bhuail e Beag-creidimh sa' cheann, agus leag

a bhuille chum an làir e, far an robh e 'na shìneadh a' call fhola mar gun sileadh e gu bàs. Bha na mearlaich 'nan seasamh làmh ris; Ach thuig iad ma dheireadh gu'n robh muinntir am fagus, agus bha eagal orra gu'm b'e fear d'an goirear Mòr-ghràs, a bha thàmh ann am baile Sàr-mhuinghinn, a bh' ann, thàr iad as le cabh-aig, agus dh'fhàg iad an duine bochd gu deanamh air a shon fein. Tamull beag an deigh sin thainig Beag-creidimh d'a ionnsuidh fein as an tuana a chuireadh air, agus dh'èirich e gu oidheirp a thoirt air imeachd air a thurus.

*Ciatach.* Ach an tug iad uaithe gach ni a bh'aige?

*Criosduidh.* Cha tug: cha d'amais iad air an àite san robh a sheudan, agus dh'fhan iad sin aige. Ach chaidh innseadh dhomh gu'n robh e ro-bhrònach air son a chall-daich a thainig air; oir thug iad uaithe a chuid bu phailte do na bha ri cosd air air a thurus. Bu shéudan a chuid nach d'fhuair iad, agus ro-bheagan airgid; agus b' eigin da bhi 'g iarraidh na dèirce mar bha e triall air aghaidh: oir cha'n fheudadh e a shéudan a reic.

*Ciatach.* Ach nach b'iongantach nach d'fhuair iad a theisteas, leis an ghabhta ris aig an dorus neamhaidh?

*Criosduidh.* B' iongantach: ach cha d' amais iad air; ged nach ann a thachair sin a thaobh aon seoltachd a ghnàthaich e-san; oir bha na h-urrad eagail air rompa 's gun deachaidh e gu tur' na bhreislich, ionnus gur e'm freasdal a dh' òrduich gu'n do sheachainn iad sin, 2 Tim. i. 14.

*Ciatach.* Ach b' aoibhneach dha nach d'fhuair iad a shéudan, 2 Pead. i. 9.

*Criosduidh.* Dh'fheudadh e bhi aobhach leis, nan deanadh e mar bu chòir dha; ach mar chaidh aithris domhsa, Nach d'rinn e ach beag féum dhiubh air an t-slighe, leis a mhaoim a ghabh e chionn gu'n do chaill e a chuid airgid; dhi-chuimhnuich e re a chuid bu mhò do'n asdar gu'n robh iad idir aige.

*Ciatach.* Mo thruaighe! an duine bochd! Bu mhòr an trioblaid a chuir sin air.

*Criosduidh.* Bu mhòr d'a rìreadh! Nach biodh e mar sin le aon neach againn fein, nan deanta mar sud oirnn, ar slad agus ar dochann cò'-lath, agus sin ann an tir aineoil, mar bha e-san? Is iongantach nach do chuir am mulad gu bàs e! Chaidh innseadh dhomh gu'n robh e gu

dubhach, deurach, air a shon re a chuid eile do'n t-slighe; ag innse do gach neach a thachradh air mar dh'èirich dha.

*Ciatach.* Ach 's ioghnadh leam nach tug am fior-fheum air cuibhrionn d'a shéudan a reic, no an toirt an geall, chum gu'm biodh aige goireas air a thurus.

*Criosduidh.* Tha thu labhairt mar aon air ro bheag fiosrachaidh, C'air son a chuireadh e ann an geall iad? No co ris a reiceadh e iad? Cha robh meas sam bith air a sheudan fad na dùthcha san deachaidh a spùinneadh. Osbarr, nam biodh a sheudan a dh'easbhuidh air aig dorus a' bhaile nèamhaidh, ni a bha fios aig air, cha rachadh a ghabhail a stigh ann, agus cha'n fhaigheadh e cuibhrionn no crannchur san oighreachd nèamhaidh; agus bu mheasa sin da no aon ni eile a dh'fheudadh e a chall.

*Ciatach.* C'air son a tha thu cho sgaiteach, a charaid? Reic Esau a choir-bhreith air son greim bìdh, agus b'e a choir-bhreith sin a sheud bu mhò: agus ma rinn e-san sin, c'air son nach deanadh Beag-creideamh mar sin cuideachd? Eabh. xii. 16.

*Criosduidh.* Reic, gun amharus, Esau a chòir-bhreith, agus 'samhuil a tha iomadh neach d'a thuilleadh a' deanamh, agus le sin a dheanamh, tha iad 'gan dùnadh fein a mach o'n bheannachadh àraidh, mar rinn an t-amadan bochd ud: ach 's eigin duit eadar-dhealachadh a chur eadar Esau agus Beag-creidimh, agus fòs eadar na bha aca r'a chall ris. Cha robh an còir-bhreth Esau ach samhladh, ach cha b'e sin idir a bha 'n seudan Beag-creidimh. Bi brù Esau bu Dia dha, ach cha b'i aig Beag-creidimh. Bha uireasbhuidh Esau 'na chìocras fheolmhor, cha robh aig Beag-creidimh. A thuilleadh air sin, cha robh Esau a' faicinn ni b'fhaide na ana-mianna a shàsachadh. "Tha mi dlù do'n bhàs, thuirt e, agus ciod am feum a ni a choir-bhreth so dhomhsa?" Gein. xxv. 32. Ach bha Beag-creidimh, ged nach robh aig ach Beag-creidimh, leatha air a chumail air ais o'n amaideachd sin, agus gu tuille meas a bhi aig' air a shèudan, no gu'n reiceadh e iad mar rinn Esau a chòir-bhreith. Cha 'n 'eil thu an àit air bith a' leughadh gu'n robh creidimh aig Esau; cha 'n 'eil urrad agus beagan; uime sin cha'n ìoghnadh, e-san aig nach bi buaidh air an fheoil, mar thachras do gach fear aig nach bi creidimh, ged a reiceas e a chòir-bhreith,

anam agus gach ni a th' aige, ris an droch-spiorad; oir tha iadsan mar an asail, nach gabh pilleadh 'n tra thig a miann, Ier. ii. 24. 'Nuair a bhios iad socraichte air an anamiannaibh a shàsachadh, ni iad e, ge b'e air bith na chostas e dhoibh; ach bha gnè eile ann am Beag-creidimh: bha aire air nithibh diadhaidh: bha a bheathachadh air nithibh spioradail agus os àird; uime sin, c'air son a reiceadh fear na h-inntinn sin a shéudan, ged a bhiodh daoine ullamh gu'n ceannach, chum inntinn a lìonadh le nithibh gun seadh? An ceannaich neach feur chum a bhrù a lionadh? no 'n toir thu air a cholman cairbh itheadh mar am fitheach? ged a ni muinntir gun chreidimh, chum an ana-mianna a shàsachadh, gach ni a bhios aca a reic no a thoirt an geall, agus iad fèin cuideachd, gidheadh cha'n fheud iadsan aig am bheil creidimh slainteil, ge nach bi e ach beag, a dheanamh mar sin. Uime sin, a bhràthair, is ann an so tha do mhearachd-sa.

*Ciatach.* Tha mi 'g aideacheadh gur h-ann; ach cha mhòr nach do chuir t'achmhasan sgaiteach mìothlachd orm.

*Criosduidh.* Feudaidh sin a bhi; ach leig dhiot a leithid sin, agus smuainicheamaid air a chùis mum bheil sinn a' labhairt, agus bithidh sinn làn réidh.

*Ciatach.* Ach 's i mo làn bharail, a Chriosduidh, nach 'eil anns an triuir fhear ud ach fior chladhairean: an e gu'n teicheadh iad air son fathrum aon duine a chluinntinn a' teachd air an rathad, m'ar b'e sin a bhiodh annta? C'ar son nach do ghlac Beag-creidimh beagan tuille misnich? Shaoilinn gum feudadh e seasamh c'ar beagan riu, agus gèilleadh 'n uair a dh'fhartlaicheadh iad air.

*Criosduidh.* Is iomadh neach a thubhairt gu'm bu chladhairean iad, ach 's beag a fhuaras mar sin iad 'n uair a thigeadh àm na deuchainn. Cha robh Beag-creidimh idir cruadalach: agus tha mi tuigsinn ged bu tus' a bhiodh ann, nach robh thu ach ri cathachadh beag a dheanamh agus an sin strìochdadh. Agus nan tachradh iad oirnn an ceart uair cha'n aithne dhomh nach deanadh tusa mar rinn e-san.

Ach smuainich a rìthist cha'n 'eil annta sud ach foglumaichean mheirleach, fo riaghladh righ slochd-an-dubhaigein: neach, ma dh'fheumas iad e, a thig e fein g'an còmhnadh, agus tha a ghuth mar bheucaich leomhain.

Bha mise mi-fein 'na leithid do chath san robh Beag-

creideamh, agus mhothaich mi e 'na ni eagallach. Thug an truir shlaoightirean ud ionnsuidh orm, agus an uair a chuir mise 'nan aghaidh mar Chriosduidh, dh' èigh iad air am maighstir, agus thainig e g'an còmhnadh. Cha tugainn ach ro-bheagan air mo bheatha, oir shaoil leam gu'n d'fhalbh mi; ach mar dheonaich Dia dhomhsa, bha mi fo'm làn àrmaibh dearbhta. Agus ged a bha, thuig mi 'na chùis chruaidh e, agus nach meith-oidheirp a dh'fheumainn a thoirt chum mi-fein a dhearbhadh am dhuine: Cha'n urrainn aon neach innseadh ciod a thachras ruinn sa' chòmhrag sin ach e-san a bh' innte.

*Ciatach.* Ach tha thu faicinn gu'n do theich iadsan, 'n uair nach robh iad ach am barail gu'n robh Mòr-ghràs air an t-slighe.

*Criosduidh.* Tha sin fior, 's tric a theich iad fein agus am maighstir, 'n uair a chitheadh iad Mòr-ghràs: agus cha b' iongantach sin, oir is e-san gaisgeach an Rìgh: ach 's meallta mi mar cuir thu caileigin a dh' eadar-dhealachadh eadar Beag-creidimh agus gaisgeach an Rìgh. Cha'n 'eil iochdarain an Rìgh uile nan gaisgeich aige, cha mhò, 'n uair a chuirear thuige iad, is urrainn doibh gniomh cho foghainteach 's a ni e-san a dheanamh. An iomchuidh a smuaineachadh gu'm faigheadh leanabh beag buaidh air Goliat mar fhuair Daibhidh? no gu'm biodh neart daimh anns an dreadhan-donn? Tha cuid laidir, cuid lag; tha mòr chreidimh aig cuid, agus beag aig cuid eile; b' ann do mhuinntir a bheagain an duine so, uime sin ghéill e.

*Ciatach.* B'fhearr leam gu'm b'e Mòr-ghràs a bhiodh ann?

*Criosduidh.* Ged a b'e, dh'fheudadh gu e leoir fhaotainn r'a dheanamh; oir 's fheudar dhomh innseadh dhuit, ged a tha Mòr-ghràs ro-chlis a laimhseachadh a chuid armachd, agus ged a ni e gu gaisgeil cho fad 's a chumas e fad a lainne uaithe iad, ach ma gheibh iad a stigh ann, eadhon Lag-chridhe, An-earbsa, no Cionta, bheir iad deuchainn chruaidh gu chuir bun os ceann. 'San uair a bhitheas duine an iochdar, 's beag tapadh a ni e.

Ge b'e sheallas gu geur an eudann Mòr-ghràis chi iad iomadh leòin agus gearradh ann, agus tha 'n sin dearbhadh ni 's leoir air na tha mis ag ràdh. Seadh; chuala mi gu'n dubhairt e aon uair, 'n uair, a bha e 'n teas a' chatha, gun d-thug e dùil d'a bheatha. Cionnus

a thug na h-athaich sin air Daibhidh osnaich, bròn, agus beucaich a dheanamh? Seadh, thugadh ionnsuidh air Heman agus air Heseciah, ged bu ghaisgich r'an linn fein iad, agus fhuair iad deuchainn ghoirt leo sin. Chaidh Peadar air àm àraidh a dh'fhaicinn ciod a b' urrainn da fein a dheanamh; ach ged a their cuid uime gur e ceann-feadhna nan abstol e, chuir iad thuige e cho goirt, 's gu'n robh eagal air mu dheireadh roimh chaileig shuarraich.

A bharr air sin, tha 'n righ air an sméide; cha'n 'eil e idir á fad glaoidh dhoibh; agus ma bheirear uair air bith buaidh orra, thig e-san ma dh'fheudas e, gu'n cobhair; agus tha e air a ràdh uime, Cha seas claidheamh an ti a bheanas ris, an t-sleagh, an gath, no'n lùireach. Measaidh e an t' iarunn mar chonnlaich, agus mar fhiodh mosgain umha. Cha toir an t-saighead air teicheadh: nan connlaich tionndaidhear leis clachan a chroinn-tabhuill: mar chonnlaich measar gathan; ni e gàire ri crathadh na sleagha, Iob xli. 26. Ciod is urrainn duin' a dheanamh na shamhuil sin do chor? Tha e fior nam feudadh duine each Iob a bhi aige gach àm, agus a bhi gu h-eolach misneachail chum a mharcachd, dh'fheudadh e nithe sònraicht' a dheanamh, oir tha mhuineal sgeudaichte le tairneanaich; cha bhi eagal air roimh 'n leumnach-uaine: uamhasach glòir a chuinneine; cladhaichidh e le chois anns a' ghleann, ni e gairdeachas 'na neart, agus théid e air aghaidh an coinneamh an fheachd. Ni e fanoid air eagal, agus cha bhi uamhann air; agus cha phill e air ais o fhaobhar a' chlaidheimh. Ni 'm balg-saighead farum 'na aghaidh, an t-sleagh dhealrach agus an gath. Le gairge agus feirg cladhaichidh e an talamh; agus cha chreid e gur i fuaim na trompaid th' ann. Am meadhon fuaim na trompaid their e, Ha, ha, agus fad as gabhaidh e faile a chatha, tairneanaich nan ceannard, agus na h-iolaich, Iob xxxix. 19.—Ach air son choisichean mar tha thus' agus mise, na miannaicheamaid tachairt air namhaid, no idir uaill a dheanamh, m'ar gu'n deanamaid fein ni b'fhearr, nuair a chluinneas sinn gu'm faigh fear eil' a chuid is measa; no idir a bhi ri fearas-mhòr as ar treubhantas fein; oir is minig gur iadsan a dheanadh mar sin, bu lugha nochdadh do chruadal, 'n uair bu mhò am feum air. Faic Peadar m'an do labhair mi roimhe, mar bha e ri uaill,

mar gu'n deanadh e fein tuilleadh as leth a mhaighstir na dheanadh aon neach eile ; ach cò air am luaithe thug na slaoightirean ud buaidh na air-san ?

'Nuair a chluinneas sinn ma ta luaidh air an samhuil sud do shlad air an deanamh air rathad mòr an rìgh, tha dà ni is coir dhuinn a dheanamh : *Anns a' cheud àite.* Dol a mach fo'r làn armaibh, 's a bhi cinnteach gu'n tabhair sinn sgiath leinn : oir is ann le cion so nach bu chomasach dhasan a thug ionnsuidh cho laidir air Lebhiatan toirt air strìochda ; agus ma bhios sin a dh' easbhuidh oirnn cha bhi sgàth sam bith air romhainn. Air an aobhar sin thuirt e-san a bha èolach. " Thar gach ni thugaibh leibh sgiath a' chreideimh, leis am bi sibh comasach air uile shaighdibh teinteach an droch spioraid a mhùchadh," Eph. vi. 16.

*Anns an dara h-àite.* Tha e feumail gu'n iaramaid air an Righ freiceadan gu dol leinn, ni h-e amhain sin, ach gu'n téid e-fein maille ruinn. Thug so air Daibhidh gàirdeachas a dheanamh, 'n uair a bha e'n gleann sgàil a' bhàis ; agus b'fhearr le Maois am bàs fhulang far an robh e, na dol aon cheum ni b'fhaide as eugmhais a Dhé. O ! a bhràthair, ma théid e-san leinn, cha ruig sinn a leas eagal a bhi oirnn roimh dheich mìle a bhitheas 'nar n-aghaidh ; ach as eugmhais-san tuitidh an luchd-còmhnaidh uaibhreach fo na mairbh, Isa. x. 4 ; Ecsod. xxxiii. 15 ; Salm iii. 5, 6, 7, 8, agus xxvii. 1, 2, 3.

Bha mise roimhe so sa' chomhrag, agus ged a tha mi tre mhaitheas Dé, fhathast a làthair, gidheadh cha'n urrainn domh uaill a dheanamh as mo thapadh. Is buidheach a bhitheas mi m'ar tig deuchainn mar sud tuilleadh orm ; ged tha eagal orm nach 'eil sinn fhathast as gach cunnart. Ach o nach tug an leòmhann agus am ma-ghamhuinn as a cheile mi, tha dòchas agam gun saor Dia o'n ath-Philisteach neo thimchioll-ghearta sinn. An sin sheinn Criosduidh :—

Chaidh Beag-creidimh a shlad a' measg droch shluagh,  
Cuimhnich air so gu tric a Chriosduidh thruagh ;  
A's faigh tuille creidimh ; 's bheir thu buaidh  
Air deich mìle, a's cuiridh tu orra an ruaig.

Mar so chaidh iad air an aghaidh, agus lean Aineòlach iad. Dh' imich iad gus an d'thainig iad gu ionad far am fac iad rathad a' teachd a stigh air an slighe-san, agus air leo gun robh e dìreach rompa ; agus air leo gun

robh an t-slighe sin cho dìreach ris an t'slighe air am bu chòir dhoibh imeachd ; agus cha robh fios aca cò'n t-slighe a ghabhadh iad. Agus air bhi dhoibh mar so san ioma-chomhairle, feuch thainig fear diubh, ann an éididh shoilleir, far an robh iad, agus thuirt e riu, C' air son a bha iad 'nan seasamh an sud ? Fhreagair iad gu'n robh iad a' dol chum a bhaile nèamhaidh, agus nach b' fhios doibh cô do'n dà rathad sin a ghabhadh iad. Thuirt an duine riu, leanaibh mise, 's ann an sin a tha mi dol. Mar so lean iad e air an t-slighe nach d'rinn ach tachairt orra, a dh' fhàs a chuid a chuid làn char, agus lùb, ionnus gu'n tug iad an cùl ris 'a bhaile chum am b' àill leo dol, gidheadh lean iad am fear. Ach mu'n tug iad fainear iad fein, dh' iath lion mu'n timchioll, leis an robh iad air an riobadh cho teann 's nach bu chomasach dhoibh teachd as ; agus le sin a dheanamh, thuit an fhalluing shoilleir dheth, agus an sin thuig iad c'àit an robh iad. Uime sin thòisich iad ri caoine agus ri glaodhaich, oir cha robh iad nan urrainn teachd as.

*Criosduidh.* A nis tha mi faireachduinn a bhi ann am mearachd. Nach d'iarr na buachaillean oirnn a bhi air ar faicill romh luchd-sodail. Dh' fhairich sinne an diugh mar thuirt an duine glic : "Am fear a ni miodal r'a choimhearsnach, sgaoilidh e lion air son a chos." Gnàth. xxix. 5.

*Ciatach.* Thug iad duinn fòs seòladh mu'n t-slighe, ach dhi-chuimhnich sinn amharc air agus cha do chum sinne sinn fein o shlighe an fhir-mhillidh. An so bha Daibhidh ni bu ghlic na sinne ; oir thuirt e, "A thaobh gniomharra dhaoine, le focal do bhilean sheachainn mi ceumanna a' mhillteir." Salm xvii. 4. Mar so bha iad ri bròn anns an lion. Fa dheireadh chunnaic iad aon dhealrach a' teachd d'an ionnsuidh, le sgiùrsair do chuird chaola na laimh. 'N uair a thainig e far an robh iad, dh' fhiosraich e dhiubh cia as a thainig iad, agus ciod a bha iad a' deanamh an sin ? Thuirt iad ris, gur e bh' annta eilthirich bhochda a bha dol chum Shioin, ach gun deachaidh an treorachadh as an t-slighe le fear dubh ann an earraidh ghil, a dh' iarr oirnn a leantuinn, a thaobh gu'n robh e-fein a' dol ann cuideachd. An sin thuirt e-san aig an robh 'n sgiùrsair na laimh, Is e 'm Miodalaich a bh' ann, abstol brèige, a chuir e fein ann an riochd aingil soillse. 2 Cor. xi. 13, 14. Mar sin reub

e 'n lion, agus leig e na daoin' as. An sin thuirt e riu, leanaibh mise, chum gu'n cuir mi a rìs air an t-slighe cheart sibh: agus thug e iad chum an àite san do lean iad am Miodalaich. An sin dh'fheòraich e dhiubh, C'áit an robh sibh an raoir? Bha leis na buachaillean air na beanntaibh taitneach, thuirt iad ris. Dh' fheòraich e 'n sin diubh, an robh seoladh agaibh mu'n t-slighe? Thuirt ìad ris, Gu'n robh. Ach, ars e-san, 'n uair nach robh fios agaibh cia 'n taobh a ghabhadh sibh, an do sheall sibh air an t-seoladh! Thuirt iad, nach do sheall. Dh' fheoraich e dhiubh, C'air son? thuirt iad ris gun do dhi-chuimhnich iad. Dh' fhiosraich e dhiubh a thuilleadh, an d' àithin na buachaillean doibh a bhi air am faicill ro'n t-Sodalaiche: Thuirt iad, Gun d'iarr. Ach cha robh fiuthair againn gum b'e 'm fear binn briathrach ud e. Roimh. vi. 8.

An sin chunnaic mi am aisling gu'n d'àithn e dhoibh luidhe sios; 's an uair a rinn iad mar sin, gun do smachdaich e gu geur iad, a thoirt doibh eolais mu'n deagh shlighe air am bu chòir dhoibh imeachd. Deut. xxv. 2. 2 Eachd. iv. 27. Sam feadh a bha e gan smachdachadh, thuirt e, " A mheud is ionmhuinn leam, cronaicheam agus smachdaicheam, uime sin biodh teas-ghràdh agaibh, agus deanaibh aithreachas. Foil. iii. 19. Le so a dheanamh, thuirt e riu iad a dh' imeachd air an turus, agus an ro-aire thoirt do na chomhairlean a thug na buachaillean oirre. Thug iad buidheachas da air son a chaoimhneis uile, agus dh'imich iad gu faicilleach air an t-slighe cheirt.

" O! sibhs' a shiulas air an rathad mhor-s'
Faicibh na h-eilthirich chaidh dheth d'an deoin;
'S mur chaidh an glaed'h ann an eangach sàis,
Thaobh tair' air comhairle bha chum an slaint,
Ged 's fior gun thearnadh iad 's gu'm bheil iad beo,
Biodh so mar shanus do na thig air ròds."

A nis an ceann tamuill, chunnaic, iad fear a' tighinn gu socrach nan cò'-dhail; an sin thuirt Criosduidh ri Ciatach, Sud fear 'sa chùl ri Sion, agus tha e teachd 'nar cò-'dhail.

*Ciatach.* Tha mi ga fhaicinn; thugamaid an aire dhuinn fein, gun fhios nach sodalaich e-san cuideachd. Bha e sìor theachd ni bu dlùithe dhoibh, agus ma dheir. eadh thachair iad. B' e ainm, Fear-àicheadh Dhe, agus dh'fheòraich e dhiubh c'àit a bha iad a' dol?

*Criosduidh.* Tha sinn a' dol chum Beinn Shioin.

An sin rinn Fear-àicheadh Dhé, gloc mor gàire.

*Criosduidh.* Ciod is ciall do d' ghàireachdaich ?

*Fear-àicheadh.* Tha mi 'gàireachdaichle smuaineachadh cho aineolach 's a tha sibh, 'n uair a thainig sibh air turus cho fada, agus gu'm bheil sibh an cunnart 'ur saothair a chall air a cheann ma dheireadh.

*Criosduidh.* An saoil thu dhuine nach gabhar ruinn ?

*Fear-dicheadh.* Gabhar ruibh ! Cha'n 'eil a leithid a dh'aite 's a tha sibh am barail idir anns an t-saoghal so.

*Criosduidh.* Ach tha e san t-saoghal ri teachd.

*Fear-àicheadh.* An uair a bha mi aig an tigh am dhùthaich fein, chuala mi ceart mar tha sibhs ag ràdh, agus a thaobh na chuala mi, chaidh mi dh'fhaicinn agus tha mi air toir a' bhaile so o cheann fichead bliadhna, ach cha mhò a th'agam r'a fhaicinn deth na bh'agam an toiseach. Ier. xxxii. 13, Ecles. x. 15.

*Criosduidh.* Chuala sinne, agus tha sinn a' creidsinn gu'm bheil a leithid ann ri fhaotainn.

*Fear-àicheadh.* Mar tugainnse creideas da, cha tiginn cho fada ga iarruidh, agus nam bitheadh a leithid ann gheibhinn e, tha mi nis a dol air m'ais, agus gabhaidh mi toil-inntinn o na nithibh ris an do chuir mi roimhe cùl, le duil ris an ni a tha mi tuigsinn nach 'eil idir ann.

An sin thuirt Criosduidh r'a chompanach, an saoil thu bheil na tha'm fear so ag ràdh fior ?

*Ciatach.* Thoir an ro-aire, is aon do na sodalaich a th'ann : cuimhnich na thainig oirnn chean' an co'-lorg éisdeachd ri fear dhiubh. 2 Cor. v. 7. Ciod e ? an e nach 'eil Beinn Shioin ann ? Nach faca sinn o na slèibhtibh taitneach geat' a' bhaile ? Nach ann a tha sinn ri gluasad a rèir creidimh ? Air ar n-aghaidh dhuinn, arsa Ciatach, mu'n tig fear an sgiursair a rithist oirnn.

Sann bu chòra dhuitse sin fhoghlum dhomhsa, a tha mis aig innseadh dhuitse. Sguir a mhic a dh' èisdeachd ris an teagasg a chuireas air seacharan o bhriathraibh an eòlais, Gnàth. xix. 27. Tha mi 'g ràdh, Sguir a dh' èisdeachd ris, agus creideamaid chum slanuchaidh an anma. Eabh. x. 39.

*Criosduidh.* A charaid, 's ann a chuir mi cheist ort gu d' dhearbhadh, cha'n e gun robh teagamh sam bith agam fein sa' chùis. Tha fios agam gu'm bheil an duine so air a dhalladh le dia an t-saoghail so. Rachamaid air

ar n-aghaidh do bhri gur aithne dhuinn an fhirinn, agus cha 'n 'eil breug sam bith o'n fhirinn. 1 Eoin ii. 21.

*Ciatach.* Tha mi nis a' deanamh gairdeachais an dòchas ri glòir Dhé: Agus dh'fhalbh iad o'n duine; agus rinn e gàire riutha, agus dh' imich e air a shlighe féin.

Chunnaic mi 'n sin am aisling, gun deach' iad air an aghaidh gus an d'thainig iad gu dùthaich àraidh, a bha a fàileadh ullamh gu duine fhàgail neo-shunndach ach e thighinn na choigrich innte. Agus thòisich Ciatach ri bhi ro-throm, agus deonach air codal: agus thuirt e ri Criosduidh, tha mi cho ro-throm neo-shunndach, 's gur gann is urrainn domh mo shuilean fhosgladh; leigeamaid sinn féin 'nar sìneadh, agus deanamaid beagan codail.

*Criosduidh.* Cha leig idir, arsa Criosduidh, air eagal ma choidleas sinn nach dùisg sinn am feasd.

*Ciatach.* C'air son a bhràthair? Tha'n codal blasda do'n fhear-oibre: bheir e ùrachadh dhuinne, ma ni sinn tamull beag dheth.

*Criosduidh.* Nach cuimhne leat gu'n dubhairt fear do na buachaillean ruinn a bhi air 'ur faicill roimh thalamh na druidheachd? 'Se bha e ciallachadh leis a sin, nach coidleamaid ann: Uime sin na deanamaid codal mar ni muinntir eile, ach deanamaid faire, agus bitheamaid stuama. 1 Tess. v. 6.

*Ciatach.* Tha mi 'g aideachadh bhi sa choire: agus nam bithinn an so am aonar, bha mi 'n cunnart a' bhàis le mi chodal. Is fior na thuirt an duine glic. *Is fearr dithis na aon fhear,* Ecles. iv. 9. An fhad so bu shonadh dhomhsa do chuideachd, agus bithidh deadh dhuais agad air son do shaoithreach.

A nis ma ta, arsa Criosduidh, chum mi-mhisneach a chumail air falbh, tòisicheamaid air deadh naigheachd.

*Ciatach.* Tha mi ro-dheonach.

*Criosduidh.* C' àit' an tòisich sinn?

*Ciatach.* Far an do thòisich Dia ruinne: ach tòisich thusa ma's e do thoil e.

*Criosduidh.* An sin thòisich Criosduidh, agus thuirt e, feòraichidh mi ceist diot. Cionnus a smuainich thu an tùs air na tha thu'n tràs a' deanamh?

*Ciatach.* An e tha thu feòraich, cionnus a smuainich mi an toiseach air maith m' anma?

*Criosduidh.* 'Se sin a tha mi feoraich.

*Ciatach.* Bhuanaich mi fad an gabhail tlachd sna

nithibh a bha ri fhaicinn agus gan reic aig an fhèill; nithe a tha mi lan-chreidsinn, nam buanaichinn annta gus anis, a chuireadh fodha mi ann an leir-sgrios.

*Criosduidh.* Ciod na nithe bh'ann?

*Ciatach.* Uile shaoibhreas an domhain. Mar an ceudna bha mòr thlachd agam ann an ruiteireachd, craos, òl, mionnachadh, breugan, neo-ghloine, bristeadh là an Tighearna, &c. a bha na impidh air an anam a sgrios. Ach mhothaich mi fa-dheireadh le nithibh diadhaidh eisdeachd agus a thoirt fainear, a chuala mi gu deimhin uatsa agus o Dhìleas ionmhuinn, a chaidh chur gu bàs aig féill an Diomhainis air son a chreidimh agus a dheadh chaithe-beatha, gur e bu chrioch do na nithe ud am bàs, Rom. vi. 21, 22, 23, agus air son nan nithe sin, gu'm bheil fearg Dhé a' teachd air cloinn na h-eas-umhlachd. Ephes. v. 6.

*Criosduidh.* Agus an d'thainig thu gu grad fo chumhachd a' gheur-mhothachaidh so?

*Ciatach.* Cha d'thainig; cha robh mi san âm deònach air olc a' pheacaidh a thuigsinn, no an dìteadh a bha ri leantuinn air a chur an gniomh; ach dh' oirpich mi, 'n uair bha m' inntinn an tùs a' teannadh ri dùsgadh leis an fhocal, mo shuilean a dhruideadh an aghaidh a sholuis.

*Criosduidh.* Ach ciod bu choireach ri thu bhi mar sin an aghaidh ceud oibreachaidh Spioraid bheannaichte Dhé air t'anam?

*Ciatach.* B' iad na h-obair so iad, *sa' cheud àite*, Nach robh fios agam gur i obair Dhé a bh'ann. Cha do smuainich mi riamh, gur h-ann le mothachadh air a' pheacadh, a thòisich Dia ris a' pheacach iompachadh. *Anns an dara h-àite*, Bha fhathast am peacadh taitneach dhomh, agus bu duilich leam cùl a chur ris. *Anns an treas àite*, Cha b' urrainn domh a smuaineachadh cionnus a thréiginn mo sheana companaich, bha 'n cuideachd agus an deanadais cho ionmhuinn leam. *Anns a' cheathramh àite*, Bha 'n t-am san robh geur-mhothachadh air a thoirt domh cho draghail eagallach leam, 's nach b'urrainn domh urrad agus smuaineachadh oirre, fhulang.

*Criosduidh.* 'S cosmhuil ma ta gu'n robh thu air uairibh a' faighinn saorsa o do thrioblaid.

*Ciatach.* Bha mi gu deimhin; ach thigeadh e a ris am chuimhne, agus bhithinn cho olc, seadh ni bu mheasa na bha mi roimhe.

*Criosduidh.* Ciod a bha toirt do pheacaidh gu d' chuimhne a rithist?

*Ciatach.* Iomadh ni; mar tha,

*Anns a' cheud àite.* Nan tachradh duine maith orm air an t-sràid.

*Anns an dara h-àite.* Na'n cluinninn aon neach a' leughadh a Bhiobiull.

*Anns an treas àite.* Nam fàsadh mo cheann goirt.

*Anns a' cheathramh àite.* Na'n cluinninn gu'm biodh cuid do m' choimhearsnaich tinn.

*Anns a' chuigeamh àite.* Na'n cluinninn an clag a' bualadh air son aon a bha marbh.

*Anns an t-seathamh àite.* Nan smuainichinn gum faighinn fhéin am bàs.

*Anns an t-seachdamh àite.* Na'n cluinninn grad bhàs a theachd air neach eile.

*Anns an ochdamh àite.* Ach gu sònruichte, 'n uair a smuainichinn umam fein, gu'm b'eigin domh tighinn an ùine ghearr chum breitheanis.

*Criosduidh.* Agus am b' urrainn duit aig uair sam bith gun spairn, ciont a' pheacaidh a chur as t-aire, 'n uair a thigeadh e ort air aon do na dòighibh sin?

*Ciatach.* Cha b' urrainn idir; oir an sin chaidh iad ni bu doimhne ann am choguis; agus nan smuainichinn air dol air m' ais ann an slighe a' pheacaidh, bhiodh e dhomh 'na pheanas ro-mhòr.

*Criosduidh.* Agus cionnus a rinn thu 'n sin?

*Ciatach.* Air leam gu'm feumainn mo chaithe-beatha ath-leasachadh; no gu'm bithinn cinnteach caillte.

*Criosduidh.* Agus an d' oirpich thu ath-leasachadh?

*Ciatach.* Dh' oirpich; agus cha'n e mhain gu'n do thréig mi mo pheacaidh, ach mo chompanaich pheacach cuideachd, agus ghnàthaich mi dleasdanais dhiadhaidh; mar tha ùrnuigh, leughadh, gul air son peacaidh, an fhirinn a' labhairt ri m' choimhearsnaich, agus mar sin sios. Na nithe sin rinn mi, agus iomadh ni eile, a bhiodh tuilleadh 's lionmhor an so r'an ainmeachadh.

*Criosduidh.* Agus an e air leat gu'n robh thu an sin gu maith?

*Ciatach.* Air leam gu'n robh, re seal; ach thainig mo thrioblaid orm a rìs, a dh' aindeoin gach ath-leasachadh a rinn mi.

*Criosduidh.* Cionnus a thachair sin, o'n a bha thu nis ath-leasaichte?

*Ciatach* 'S iomadh ni a thug orm e, gu sònraichte cainnt mar so: Gu'm bheil ar fìreantachd uile mar luideig shalaich, Isa. lxiv. 6. Nach fìrinnichear duine sam bith le 'oibribh an lagha; Gal. ii. 16. 'N uair a ni sinn na h-uile nithe, abair, Gur seirbhisich neo-tharbhach sinn, Lucas xvii. 10. agus le iomadh leithid eile. Leis an do theann mi ri co'-reusonachadh rium fein air an doigh so: Ma tha m' uil' fhireantachd fein mar luideig neo-ghloin; mar fìrinnichear duine le oibribh an lagha; agus 'n uair a ni sinn na h-uile nithe, gu'm bheil sinn neo-tharbhach: an sin 's diomhain oidheirp a thoirt air nèamh leis an lagh. Smuainich mi mar so cuideachd: Ma ruitheas duine e-fein ceud punnd sasunnach ann am fiachaibh a cheannaiche, agus an deigh sin gun diol e gach ni eile a bheir e uaithe; gidheadh ma tha na sean-fhiachan so gun dìoladh, feudaidh an ceannaiche a thagradh air an son agus a chur am priosan gus an dìol e na fiachan.

*Criosduidh.* Seadh, agus cionnus a chàirich thu so ri d' chor féin?

*Ciatach.* Smuainich mi air an doigh so air: tha mi le m' pheacaibh fad ann am fiachaibh Dhé; agus cha toir m' ath-leasachadh san àm dìoladh sna fiachaibh sin; air an aobhar sin is còir dhomh a smuaineachadh cionnus a shaorar mi o'n dìteadh a thoill mi le m' pheacaibh a chaidh seachad?

*Criosduidh.* 'S maith a cho-chuir thu e gu deimhin: ach lean air.

*Ciatach.* Is ni eile so a chuir mor iomagain orm o'n a dh' ath-leasaich mi, ma dh' amhairceas mi gu mìn air mo ghniomharan is fearr gu'm bheil mi faicinn coi'mh-easgadh do pheacaidh ùr annta; air chor's a nis gur eigin domh aideachadh, a dh' aindeoin gach deadh bharail a bh' agam orm fein, gu'm bheil mi nis a' cur do pheacadh an gniomh an aon là na bu leòr gum' chuir a dh' ifrinn, ged a bhiodh mo chaithe-beatha san àm a chaidh seachad neo-choireach.

*Crìosduidh.* Agus ciod a rinn thu'n sin?

*Ciatach.* Ciod a rinn mi! Cha b'urrainn domh a thuigsinn ciod a dheanainn, gus an d'innis mi mo rùn do Dhìleas; oir bha sinn mìn-eolach air a chéile: agus

dh'innis e dhomh, mar faighinn còir air fireantachd duine nach do pheacaich riamh, nach robh m'fhireantachd féin, no na bha dh'fhìreantachd air an t-saoghal comasach air mo shaoradh.

*Criosduidh.* Agus am b'e air leat gu'n do labhair e an fhirinn ?

*Ciatach.* Nam b'ann a dh'innseadh e sin domh 'n uair a bha mi toilichte le m' ath-leasachadh fein, theirinn gu'm b'amadan e ; ach a nis, o'n a tha mothachadh agam air m' anmhuinneachd fein, agus air a' pheacadh a tha 'n co'lorg mo dhleasnais is fearr a chuireas mi n' gniomh, b'fheudar dhomh bhi dheth bharail-san.

*Criosduidh.* Ach an robh thu m' barail 'n uair a labhair e 'n tùs uime, gu'n robh a leithid sin do duine ri fhaotainn, ris am feudtadh gu cothromach a ràdh nach do pheacaich e riamh ?

*Ciatach.* 'S eigin domh aideachadh gu'n do chuir a chainnt an toiseach iongantas orm ; ach an déigh dhomh labhairt ris uime, agus a bhi 'na chuideachd, bha làn mhothachadh agam air.

*Criosduidh.* Agus an d'fhiosraich thu dheth ciod an duin' a bh' ann, agus cionnus a dh'fheudadh tu bhi air t'fhìreanachadh leis-san ?

*Ciatach.* Dh'fhioraich ; agus dh' innis e dhomh gu'n robh an Tighearn Iosa, a tha chòmhnuidh aig deas laimh an Tì is Airde, Eabh. x. Col. i. 1 Cor. i. Agus mar so, thuirt e, 's eigin duit a bhi air t' fhireanachadh leis, eadhon le earbsadh as na rinn e 'n uair a bha e san fheoil, agus as na dh'fhuiling e 'n trà bha e'n crochadh air a' chrann. Dh'fheòraich mi a thuilleadh dheth, cionnus a dh'fheudadh fìreantachd an duine sin a bhi làn-dhiongmhalt' a dh'fhìreanachadh duine am fianuis Dé ? Agus dh' innis e dhomh, Gu'm b'e féin an Dia Uile-chumhachdach, agus gu'n do chuir e 'n gniomh na rinn e, agus fòs gu'n d'fhuiling e 'm bàs, ach ni h-ann air a shon fein, ach air mo shonsa ; d'an rachadh na rinn e, agus an toiltinneas a mheas dhomhsa, nan creidinn ann.

*Criosduidh.* Agus ciod a rinn thu'n sin ?

*Ciatach.* Rinn, gu'n dubhairt mi gach ni bha agam an aghaidh mi a chreidsinn ann : oir air leam nach biodh e toileach mo shaoradh.

*Criosduidh.* Ach ciod a thuirt Dìleas riut an sin ?

*Ciatach.* Thuirt e rium dol d'a ionnsuidh a dh'fhaicinn. An sin thuirt mi gu'm b'ann-dànachd e. Thuirt e-san, nach b' eadh ; a chionn gu'n robh cuireadh agam teachd. An sin thug e leabhar dhomh a dheachd Iosa Criosd, chum am barrachd misnich a thoirt domh chum teachd ; agus thuirt e, gu'n robh gach lide d'an leabhar sin cho diongmhalta ri nèamh agus ri talamh. An sin dh'fheoraich mi ciod a b' eigin domh a dheanamh 'n uair a thiginn ! thuirt e, gu'm b'eigin domh air mo ghlùinibh a ghuidhe, le m'uile chridhe agus le m' uile anam, air an Athair gu'm foillsicheadh e dhomhs' e. An sin thuirt mi ris, Cionnus a chuirinn suas m' athchuinge ris. Agus thuirt e, Rach d'a ionnsuidh, agus gheibh thu e 'na shuidh air ionad na trocair, far am bheil e do gnà chum maitheanas a thoirt do gach neach a thig d' a ionnsuidh. Thuirt mi ris, Nach b' aithne dhomh ciod a theirinn 'n uair a thiginn. Thuirt e rium a ràdh san t-seadh so : a Dhé bi tròcaireach dhomhsa tha'm pheacach, agus deonaich dhomh eolas a bhi agam air Iosa Criosd, agus creidsinn ann, oir tha mi toirt fainear mar biodh fhìreantachd-sa idir ann, no mur bi agamsa creidimh anns an fhìreantachd sin, gu'n sgriosar mi. O Thighearna chuala mi gur Dia tròcaireach thu, agus gu'n d' òrduich thu gu'm b'e do Mhac Iosa Criosd Slanuighear a chinnedaoine : agus osbarr, gu'm bheil thu deonach a bhuileachadh ormsa a ta am pheacach bochd caillte dhiom fein ; a Thighearna ma ta glac an cothrom so, agus àrdaich do ghràs ann an saoradh 'm anma, trid do Mhic Iosa Criosd. *Amen.* Mat. xi. 28. ; xxvi. 25. Salam xcv. 6. Dan vi. 10. Jer. xxxi. 10, 11. Ecsod. xxv. 22. Lebh. xvi. 9. Air. xi. 7, 8. Eabh. iv. 6.

*Criosduidh.* Agus an d'fhoillsich an t-Athair am Mac dhuit ?

*Ciatach.* Cha d'fhoillsich, gus an d'asluich mi iomadh uair e.

*Criosduidh.* Ciod a rinn thu'n sin ?

*Ciatach.* Ciod a rinn mi ! Cha b' aithne dhomh ciod a dheanainn.

*Criosduidh.* Nach robh thu smuaineach air sgur a dheanamh ùrnuigh ?

*Ciatach.* Bha iomadh uair.

*Criosduidh.* Agus c'air son nach d'rinn thu sin ?

*Ciatach.* Chreid mi gu'n robh na chaidh a ràdh rium

fior, eadhon, As eugmhais fìreantachd Chriosd, nach robh an saoghal air fad comasach air mo shaoradh ; agus uime sin smuainich mi rium fein, ma leigeas mi dhiom ùrnuigh a dheanamh, theid mi am mugha, agus cha 'n éirich ni 's measa na sin domh aig cathair nan gràs. Agus chuimhnich mi air so, ged a ni e moille, feith ris ; oir gu deimhin thig e, cha bhi e air dheireadh. Mar so bhuanaich mi ann an ùrnuigh gus an d'fhoillsich an t-Athair dhomh am Mac. Hab. ii. 3.

*Criosduidh.* Agus cionnus a bha e air fhoillseachadh dhuit? Ephes. i. 18, 19.

*Ciatach.* Cha'n fhaca mi e le m' shuilibh corporra, ach le sùilibh mo thuigse ; agus b' ann mar so a thachair : Bha mi aon là ro-dhubhach, air leam ni bu dubhaiche na bha mi uair sam bith roimhe sin : agus bha 'n dubhachas so ag èiridh o shealladh ùr air lionmhoireachd agus air gràineileachd mo pheacaidh. Cha robh an sin duil agam ri aon ni ach ri h-ifrinn, agus dìteadh siorruidh m'anma ; air leam, gu'm faca mi gu grad an Tighearn Iosa ag amharc a nuas o neamh orm, agus ag ràdh, "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, agus saorar thu.' Gniomh. xvi. 30, 31.

Ach thuirt mi, a Thighearna, is peacach ro-mhor mi ; agus fhreagair e, " Is leoir mo ghràs-sa dhuit." 2 Cor. xii. 9. An sin thuirt mi, a Thighearna, " ciod e creidsinn ?" Agus an sin thuig mi o Eoin vi. 35. "An ti a thig am ionnsuidhse, cha bhi ocras gu brath air ; agus an ti a chreideas annamsa, cha bhi tart gu brath air," gum b'e teachd agus creidsinn an t-aon ni ; agus gu'n robh e-san a thainig, se sin, a bha togradh a chridhe an geall air slainte trid Chriosd, gun amharus a' creidsinn ann an Criosd. An sin thainig deoir air mo rosgaibh, agus dh'fheoraich mi a thuilleadh, Ach, A Thighearn, an gabh thu ri, agus an saor thu peacach cho mòr riumsa ? Agus chuala mi e ag ràdh, An ti a thig am ionnsuidhse cha tilg mi air chor sam bith a mach e, Eoin vi. 37. An sin thuirt mi, Ach cionnus, a Thighearna, is eigin domh a thuigsinn umad le m' theachd ad ionnsuidh, chum gum bi mo chreidimh air a socrachadh gu ceart ort : An sin thuirt e, " Thainig Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach." 1 Tim. i. 16 ; Rom. x. 4. Is e-san crioch an lagha, chum fìreantachd do gach neach a chreideas ; bhàsaich e air son ar peacaidh, agus dh' èirich e a rìs

air son ar fìreanachaidh, ghràdhaich e sinn, agus nigh e sinn o'r peacaibh 'na fhuil fein. Eabh. vii. 24, 25. Is e-san an t-Eadar-mheadhonair eadar Dia agus sinne: tha e sior-bheo a dheanamh eadar-ghuidhe air ar son. O gach ni dhiubh sin thuig mi gu'm b'eigin domh suil a bhi agam ri fìreantachd 'na phearsadh, agus air son dìoladh mo pheàcaidh trid fhola; nach ann air a shon fein a strìochd e do lagh Athar, agus a thug e dìoladh na bhriseadh, ach air a shonsan a dh'earbhas a shaoradh ris, agus a bhitheas taingeil. Bha mo chridhe an sin làn aoibhneis, mo shùilean làn dheur, agus mo thograidh a' cur thairis le gràdh do ainm, do shluagh, agus do shlighibh Iosa Criosd.

*Criosduidh.* B'fhoillseachadh so da rìreadh air Criosd do t'anam: Ach innis domh ciod an drùghadh a rinn e air do spiorad?

*Ciatach.* Leig e ris domh gu'm bheil an saoghal uile, ga mòr a th'ann a dh'fhìreantachd, ann an cor fo dhìt-eadh; Thug e orm fhaicinn gum feud Dia an t-Athair, ged a tha e cothromach, am peacach a thig mar sin, gu ceart-bhreitheach fhìreanachadh: Chuir e naire mhòr orm air son gràineileachd mo chaithe-beatha san àm a chaidh seachad, agus chuir e fo amhluadh mi le mothachadh air meud m' aineolais; oir cha do smuainich mi riamh roimhe so air maise Iosa Criosd: Thug e orm speis a bhi agam do bheatha dhiadhaidh, agus gu fadal a bhi orm gus an deanainn caileigin chum urram agus glòir ainm san Tighearna Iosa: Seadh air leam a nis gu'm builichinn gu togarrach am braon ma dheire do'm fhuil 'na aobhar.

Chunnaic mi 'n sin, gu'n do sheall Ciatach air ais, agus gu'm fac e Aineolach, a dh'fhàg iad air deireadh, a' teachd 'nan deigh. Seall, thuirt e ri Criosduidh, cho fad 's a tha 'n slaodaire ud as ar dèigh?

*Criosduidh.* 'S maith a tha mi ga fhaicinn: cha chaomh leis ar cuideachd-ne.

*Ciatach.* Ach 's mealta mise nam bu mhist e bhi leinn an fhad so.

*Criosduidh.* Is fior sin; ach 's cinnteach mise gu'm bheil e fein do atharrachadh barail.

*Ciatach.* Creididh mi gu'm bheil: ach feitheamaid ris gus an tig e.

An sin thuirt Criosduidh ris, Thig air t'-aghaidh, a dhuine, C'air son a tha thu fuireach cho fad air deireadh?

*Aineolach.* Is toigh leam imeachd am' aonar, ni 's lugha gur e cuideachd is caomh leam a bhios ann.

An sin thuirt Criosduidh ri Ciatach, os iosal, Nach dubhairt mi riut nach bu toigh leis ar cuideachd-ne, ach gidheadh, thuirt e, labhramaid r'a chéile san ionad uaigneach so. An sin thionndaidh e ri Aineolach; agus thuirt e, Cionnus a tha thu; Cionnus a tha chùis eadar Dia agus t'anam a nis?

*Aineolach.* Tha dòchas agum gu'm bheil gu maith, oir tha mi do ghnàth air mo lìonadh le deadh thograidh, chum sòlas a thoirt domh air mo thurus.

*Criosduidh.* Innis duinn, guidheam ort, Ciod na deadh thograidh?

*Aineolach.* Tha mi smuaineach air Dia agus air flaitheas.

*Criosduidh.* Tha na damh deanamh sin.

*Aineolach.* Ach tha mis a' smuaineach orra agus gam miannachadh.

*Criosduidh.* 'S amhuil a tha iomadh neach nach 'eil cosmhuil ri teachd am feasd ann. Miannaichidh anam an leisgein, agus cha bhi bheag aige, Gnàth. xiii. 4.

*Aineolach.* Ach tha mis a' smuaineach orra, agus dh'-fhàg mi n t-iomlan air an son.

*Criosduidh.* Tha mi cur sin an teagamh, oir 's cùis chruaidh an t-iomlan a thrèigsinn: seadh, ni 's deacaire na tha mòran ann am barail. Ach co leis, no c'arson a tha thusa cinnteach gu'n do thrèig thu gach ni air son Dhé agus fhlaitheis?

*Aineolach.* Tha mo chridhe ag innseadh sin domh.

*Criosduidh.* Tha 'n duine glic ag ràdh, An tì a dh'-earbas as a chridhe fein, is amadan e, Gnàth. xxviii. 26.

*Aineolach.* 'S ann a tha sin air a ràdh mu dhroch cridhe, ach tha mo chridhe-sa maith.

*Criosduidh.* Ach cionnus a ni thu sin a mach?

*Aineolach.* Tha e toirt sòlais domh le dòchas ri nèamh.

*Criosduidh.* Feudaidh sin a bhi tre mhealltaireachd; oir feudaidh cridhe duine misneach a thoirt da air son ni air nach 'eil deadh stèigh dòchais aige.

*Aineolach.* Ach tha mo chridhe agus mo chaithe-beatha a' co-chòrdadh; uime sin tha mo chridhe air deadh stèigh.

*Criosduidh.* Co dh'innis duit gu'n robh do chridhe agus do chaithe-beatha a' co-chòrdadh?

*Aineolach.* Tha mo chridhe g'a innseadh dhomh.

*Criosduidh.* Feoraich do 'm chompanach am bheil mi

am' mheirleach? Tha do chridhe ag innseadh sin duit! Mar tog focal Dé fianuis sa chùis so, cha diong fianuis eile a bheag.

*Aineolach.* Ach nach cridhe maith aig am bi deadh smuainte. Agus nach deadh chaithe-beatha a bhios a reir aitheantan Dhé?

*Griosduidh.* Seadh; is deadh chridhe aig am bi smuainte maith, agus is deadh chaithe-beatha a bhios a rèir àitheantan Dhé: Ach is aon ni iad sin a bhi aig duine, agus is ni eile gu'n bhi ach a' smuaineach orra.

*Aineolach.* Ciod ris an abair thu smuainte maith, agus caithe-beatha a rèir aitheantan Dhé?

*Criosduidh.* Tha iomadh gne do dheadh smuaintibh ann; cuid umainn fein, cuid mu Dhia, cuid mu Chriosd, agus cuid mu nithe eile.

*Aineolach.* Ciod iad ar smuainte mu'r timchioll fein?

*Criosduidh.* Iad sin a tha a rèir focail Dé.

*Aineolach.* C'uin a tha ar smuainte umainn fein a rèir focail Dé?

*Criosduidh.* An uair a tha ar barail fein umainn, a reir an fhocail. Gu bhi ni 's soilleire; Tha focal Dé ag ràdh mu dhaoine ann an staid nàduir, Cha'n 'eil ionracan ann, Cha n 'eil neach a tha deanamh maith, Roimh. iii. 10. 12. Tha e 'g ràdh mar an ceudna, Gu'm bheil uile bhreithneachadh smuaintean a chridhe amhain olc o òige. A nis ma ta, 'n uair a smuainicheas sinn oirnn fein, le mothachadh air sin, tha ar smuainte maith, do bhri gu'm bheil iad a reir focail Dé.

*Aineolach.* Cha chreid mi 'm feasd gu'm bheil mo chridhe cho olc ri sin.

*Criosduidh.* Cha robh, ma ta aon smuain cheart agad umad fein riamh. Ach ceadaich dhomh crioch a chur air mo sheanachas. Mar tha 'm focal a' toirt breith air ar smuaintibh 's amhuil a tha e toirt breith air ar deanadais; 's an uair a tha smuainte ar cridhe agus ar deanadais a còrdadh ris a' bhreth a bheir am focal orra, tha iad an sin le chéile ceart, a chionn gu'm bheil iad ga reir.

*Aineolach.* Mìnich a' chùis.

*Criosduidh.* Mìnichidh; Tha focal Dé ag ràdh, gu'm bheil sligheanna dhaoine cam; gun bhi maith, ach claon: tha e 'g ràdh gu'm bheil iad a thaobh nàduir as an t-slighe cheart, agus nach aithne dhoibh i. A nis an uair a

smuainicheas duine mar so mu shlighibh, le irisleachd inntinn, 's ann an sin a bhitheas smuainte ceart aige m'a shlighibh féin, a chionn gu'm bheil a smuainte a reir breith focail Dé. Salm cxxx. 5.; Gnàth. ii. 15.; Rom. iii.

*Aineolach.* Ciod iad na nithe maith mu thimchioll Dhé?

*Criosduidh.* Dìreach mar thuirt mi m'ur timchioll fein, an uair a tha ar smuainte mu Dhia a reir na tha'm focal ag ràdh uime; se sin, 'n uair a smuainicheas sinn mu bhith agus mu bhuaidhean, mar tha 'm focal gar teag-asg; mu nach 'eil cothorm agam labhairt san àm. Ach chum labhairt uime m'ur timchioll fein; 'n uair a tha againn smuainte ceart mu Dhia, 'n uair a tha sinn am barail gur aithne dha sinn gu mor ni 's fearr no is aithne dhuinn fein, agus gum faic e euceart annainn an uair nach 'eil sinn fein mothachdail air: an uair a tha fios againn gu'm bheil e fiosrach air ar smuainte is diomhaire, agus gu'm bheil ar cridheachan le 'n uile ruin gnàth-fhosgailte 'na fhianuis. Agus fòs an uair a tha sinn a smuaineacha gu'm bheil ar fireantachd fein uile mar ni neo-ghlan leis-san, agus nach gabh e ruinn air chor sam bith 'nar fireantachd féin.

*Aineolach.* Am bheil thu 'm barail gu'm bheil mis am amadan cho mor 'snach smuainich mi gu'm bheil Dia ni's fiosraiche na mi fein! no gun tiginn a chum Dhé leis a chuid a b' fhearr do m' dheanadais.

*Criosduidh.* Cionnus a tha do bharail mun chùis so?

*Aineolach.* An aon fhocal, 'S i mo bharail gur feu-mail domh creidsinn ann an Criosd chum m' fhìreanach-adh.

*Criosduidh.* Cia mar sin! an uair nach 'eil thu faicinn feum agad air! cha 'n 'eil thu mothachail air do pheac-aidh gin no gniomha; ach tha barail cho àrd agad umad fein agus mu na ni thu, 'sa tha gad fhàgail gu soilleir gun bhi meas gu'm bheil feum agad air fireantachd Chriosd chum t'fhìreanachadh an làthair Dhé. Cion-nus ma ta a their thu, "Tha mi creidsinn ann an Criosd?

*Aineolach.* Tha mi creidsinn gu ceart air a shon sin.

*Criosduidh.* Cionnus a tha thu creidsinn?

*Aineolach.* Tha mi creidsinn gu'n deach' Criosd gu bàs air son pheacach: agus gu'm firinnichear mi an làth-

air Dhé o'n mhallachadh, trid e-san a ghabhail gu gràs mhor ri m' umhalchd d'a lagh. No mar so: Gum bhei Criosd a' deanamh mo dhleasdanais dhiaduidh taitneach d'a Athair, tre thoilteannais fein: agus mar so bithidh mi air m' fhireanachadh.

*Criosduidh.* Leig leam freagradh a thoirt air aidmheil so do chreidimh.

*Anns a' cheud àite.* Tha thu creidsinn le creidimh neònach; oir cha'n 'eil an creidimh so ann an àit air bith air a chur sios ann am focail Dé.

*Anns an dara h-àite.* Tha thu creidsinn le creidimh meallta, a chionn gu'm bheil e a'toirt fireanachaidh o fhìreantachd Chriosd, agus ga chàramh ri t'fhireantachd fén.

*Anns an treas àite.* Cha'n 'eil an creidimh so a' deanamh Chriosd, na fhear-fìreanachaidh air do phearsadh, ach air do dheanadais; agus air do phearsadh as leth do dheanadais, ni a tha meallta.

*Anns an cheathramh àite.* Air an aobhar sin tha'n creidimh so cealgach, air chor 's gu'm fàg e thu fo fheirg air chionn latha a mhòr chunntais; oir tha creidimh fior a dh'fhìreanaicheas a cur an anma, le mothachadh air a chor caillte fo 'n lagh, thuige gu teicheadh a dh'iarraidh cobhair chum fìreantachd Chriosd: agus cha ghniomh gràis fhìreantachd-san, leis am bheil e deanamh t'umhlachd-sa taìtneach le Dia, mar stéigh t'fhireanachaidh; ach ùmhlachd fein do'n lagh, le e a dheanamh agus fhulang air ar soinne na bha'n lagh ag iarruidh oirnn. Tha fior chreidimh a' gabhail ris an fhìreantachd so: tha'n t-anam, sgeudaichte leis an fhireantachd so, agus leatha air a nochda gun smal an lathair Dhé, air gabhail ris agus air a shaoradh o dhìteadh.

*Aineolach.* Ciod! An e gum b'àill leat sinn a dh'earbsa ris na rinn Criosd as ar leth? Bhiodh so na impidh air srian a leige le'r n-ana-miannan, agus gu cead a thoirt duinn ar beatha a chaitheadh mar a b'àill leinn; oir ciod an umhail cionnus a chaitheas sinn ar beatha, ma bhitheas sinn air ar fhìreanachadh le fìreantachd Chriosd, o gach peacadh, ma chreideas sinn ann!

*Criosduidh.* 'S e aineolas t'ainm, agus mar t'ainm, 's amhuil a tha thu; tha do fhreagradh féin a' cur so an ceill. Tha thu aineolach ciod i an fhìreantachd a dh' fhìreanaicheas, agus ceart cho aineolach cionnus a shaoras

tu t-'anam o throm fheirg Dhé tre chreidimh ann. Seadh, tha thu cuideachd aineolach air fior thoradh creidimh slainteil ann am fìreantachd Chriosd, ni is e an cridhe aomadh a dh' ionnsuidh Dhé ann an Criosd, ainm, fhocail, a shlighean, agus a shluagh a ghràdhachadh, agus cha'n ann mar tha thusa gu h-aineolach a' baralachadh.

*Ciatach.* Feoraich dheth an deachaidh Criosd riamh fhoillseachadh dha o neamh ?

*Aineolach.* Ciod e ! Tha thusa air son foillseachaidh ! 'S i mo bharail nach 'eil anns na tha thusa agus gach fear eile agaibh ag ràdh mu'n chùis so, toradh eanachainn fhaoin na breislich.

*Ciatach.* Tha Criosd cho mòr am folach ann an Dia do bharail nàdurra na feola, 's nach feudar aithneachadh air mhodh slainteil, mu'r foillsich Dia an t-Athair dhoibh e.

*Aineolach.* 'S e sin 'ur creidimhse, ach cha'n e mo chreidimhse ; agus, si mo bharail gu bheil e co maith ris na th' agaibhse, ged nach 'eil a choimhlion faoineachd am cheann.

*Criosduidh.* Leigibh leam aon fhocal a ràdh ; cha bu chòir dhuit labhairt cho faoin mu'n chùis so : oir cuiridh mi an céill gu follaiseach, mar rinn mo cho'-fhear-turuis, nach comasach a dh'aon neach a bhi eolach mu Chriosd ach tre fhoillseachadh an Athar ; seadh agus creidimh cuideachd, leis am bheil an t-anam a' deanamh greim air Criosd, agus 's eigin gur h-ann le ro-mheud a chumhachd a dh' oibrichear e ; agus tha mi tuigsinn gu'm bheil thusa anabharr aineolach mu oibreachadh a chreidimh so. Mosgail ma ta, tuig do neo-fhoghaintichead fein, agus teich chum an t-Slanuighir bheannaichte ! agus trid fhireantachd-san, ni is i fìreantachd Dhé (oir is e-fein Dia) bithidh tu air do shaoradh o dhìteadh.

*Aineolach.* Tha sibh a' coiseachd cho luath 's nach 'eil mis comasach air cumail suas ribh ; falbhaibh sibhse roimhibh : 's eigin domhsa stad re tamuill.

An sin thuirt Criosduidh r'a chompanach ;

*Criosduidh.* Thig a dheadh Chiataich, tha mi tuigsinn gur eigin duinne cuir suas leinn féin a rithist.

Mar so chunnaic mi am aisling, gu'n do ghabh iadsan toisich na slighe, agus thainig Aineolach san turamanaich 'nan déigh. An sin thuirt Criosduidh r'a cho'-

fhear-turuis, Tha mi duilich air son an duine bhochd so: 's eagal leam gum bi chùis cruaidh air ma dheireadh.

*Ciatach.* Mo thruaighe! 'S ioma fear d'a sheorsa tha sa' bhail' againne, tha teaghlaichean agus sràidean iomlan, tha agus eilthirich cuideachd, agus ma tha choilion fear 'nar dùthaich-ne, nach lionmhor a bhitheas iad far an d' rugadh e-san?

*Criosduidh.* Tha 'm focal ag ràdh, Gun do dhall e an sùilean chum nach faiceadh iad, &c.

Ach a nis o tha sinn leinn fein, Ciod i do bharail mun leithid sud do dhaoine? Am bheil uair sam bith moth-achadh ac' air a' pheacadh, agus da thaobh sin fo eagal gu'm bheil an cor cunnartach?

*Ciatach.* Bheir mi urram na h-aoise dhuit, Thoir fein freagairt air a' cheist sin.

*Criosduidh.* A nis tha mi 'g ràdh gun teagamh gu'm bi; ach air dhoibh a bhi a thaobh nàduir aineolach, cha 'n 'eil iad a toirt fainear gu'm bheil na geur-mhothachaidh sin a chum am maith; agus air an aobhar sin tha iad a' dian strì r'an cumail an cleth, agus tha iad gu h-an-dàna ri miodal riu fein ann an slighibh an cridhe féin.

*Ciatach.* Tha mi leats a' creidsinn, gu'm bheil eagal chum leas dhaoine, chum an deanamh ceart ann an tùs an eilthireachd.

*Criosduidh.* Gun teagamh tha, ma tha e ceart: oir 's amhuil a tha 'm focal ag ràdh, 'Se eagal an Tighearna tùs a' ghliocais, Iob xxvii. 28. Salm cxi. 10. Gnath. i. 7.; ix. 10.

*Ciatach.* Cionnus a mhìnicheas tu eagal ceart?

*Criosduidh.* Tha eagal fior no ceart air fhaotainn amach le tri nithibh; *anns a' cheud àite.* Le a thùs; e air a dhùsgadh le geur-mhothachadh slainteil mu pheacadh. *Anns an dara h-àite.* Tha e cur an anama gu greim daingean a ghabhail air Criosd air son slainte. *Anns an treas àite.* Tha e tàrmachadh agus a' coimhead anns an anam urram mòr do Dhia, d'a fhocal, agus do shlighibh, ga ghleidheadh faicilleach agus gioragach mu thionndadh chum na laimhe deise no clìthe gu aon ni a bheir eas-urram do Dhia, a ghluaiseas a shìth, a chuireas doilgheas air an Spiorad, no bheir air an eascaraid labhairt gu tàireil,

*Ciatach.* 'S maith a thuirt thu e; 'S barail leam gu'n do labhair thu 'n fhirinn. Am bheil sinn dlù air bhi á' fearann na druigheachd?

*Criosduidh.* Am bheil thu sgìth do'n t' seanachas?

*Ciatach.* Cha'n 'eil gu deimhin, ach gum bu mhiann leam fios a bhi agam c' àit am bheil sinn.

*Criosduidh.* Cha mhò na dà mhìle a tha againn ri dheanamh ann. Ach pilleamaid ri' r naigheachad. Ach cha'n 'eil fios aig a' mhuinntir aineolaich gu'm bheil na geur-mhothachaidh a chuireas eagal orra, a chum an leas, agus uime sin tha iad ag iarraidh an cumail fodha.

*Ciatach.* Cionnus a tha iad ag iarraidh an cumail fodha?

*Criosduidh. Anns a' cheud àite.* Tha iad am barail gur e'n droch spiorad a tha dùsgadh nan eagal ud, (ged is e Dia a tha ris) agus leis a sin tha iad a' cur nan aghaidh mar nithe a ghearradh as iad. *Anns an dara h-âite.* Tha iad a meas gu'm bheil na h-eagail sin a' cuideachadh r'an creidimh a mhilleadh, an uair, mo thruaighe! nach 'eil creidimh sam bith aca! agus uime sin tha iad a' cruadhachadh an cridheachan nan aghaidh. *Anns an treas aite.* Tha iad a smuaineachadh nach còir dhoibh a bhi fo eagal, agus uime sin tha iad a' fàs ro-dhàna. *Anns a' cheathramh aite.* Tha iad a' faicinn gu'm bheil na h-eagail sin a' cuideacha gu cuir as d'an seann fheinnaomhachd-bhochd, agus uime sin tha iad le'n uile dhicheall a' cur nan aghaidh.

*Ciatach.* Dh' fhairich mi-fein caileigin deth so, mu'n robh fios agam ciod e.

*Criosduidh.* Fàgaidh sinn an uair so ar coimhearsnach Aineolach leis fein, agus gabhaidh sinn seanachas feumail eile.

*Ciatach.* Tha mi ro-dheonach, ach tionnsgnaidh tu fein air.

*Criosduidh.* Ro mhaith ma ta, Am b' aithne dhuit o cheann deich bliadhna, aon ris an abradh iad, *Caochail,* 's a chearn agaibhse do'n dùthaich, a bha mun àm sin ainmeil ann an cràbhadh?

*Ciatach.* 'S ann domh a b'aithne: bha e chòmhnuidh ann am baile Gun-ghràs, mu thimchioll da mhìle á Ionracas; agus bha e san ath-dorus ri Pill-air-ais.

*Criosduidh.* Tha thu ceart. Bha e fo dhruim an aon tighe ris. Ma ta bha'n duine sin gu mòr air a dhùsgadh aon uair: tha mi'm barail gu'n d'fhuair e aon uair caileigin do mhothachadh air a pheacaidh, agus air an duais a bha dligheach dhoibh.

*Ciatach.* Tha mis anns a' bharail sin cuideachd; oir

is tric a thainig e dh' ionnsuidh mo thighe, a' sile dheur. 'S tric bu truagh leam e, agus bha dòchas agam gu'n iompaichte e gu staid shona: ach feudaidh sinn fhaicinn nach iadsan a their, a Thighearn! a Thighearna!

*Criosduidh.* Dh'innis e dhomhs' aon uair, gu'n robh e cur roimhe falbh air eilthireachd, mar tha sinne san àm; ach ann an gradaig thàr e eolas air *Fein-shaoradh,* agus cha tug e luaidh tuilleadh air dol ann.

*Ciatach.* A nis o'n a tha sinn a' labhairt uime, rannsaicheamaid c'arson a chul-sleumhnaich e-fein agus daoin' eile cho grad.

*Criosduidh.* Feudaidh e bhi fior fheumail, ach tòisich fein air.

*Ciatach.* Ro-mhaith mata, Tha ann am bheachdsa ceithir aobhair mu bheil iad a' dol ann:

*Anns a' cheud aite.* Ged a tha coguis an samhuil sud air a' dùsgadh, cha'n 'eil an inntinn air a caochladh; air an aobhar sin, 'n uair a tha cumhachd a pheacaidh a' dol as aire, tha an ni a bhrosnuich iad gu bhi diadhaidh a sgur: uime sin tha iad a' pilleadh r'an seana ghnàthachadh; direach mar chi sinn madadh a bhios tinn leis na dh' itheas e, a chionn gum bheil e tinn leis, a sgeth an iomlan; ni h-e gu'm bheil e deanamh sin le shaor thoil, ach a chionn gu'm bheil e trom air a ghoile; ach cho luath 's a dh'fhalbhas a thinneas 's a tha ghoile air eatromachadh, air da thograidh gun bhi air fàs fuathach mu sgeth, tha e tionndadh ris agus ag imlich suas an iomlain; agus is fior na tha air a sgrìobhadh, *Phill am madadh air ais chum a sgeth fein* a rithist. 2 Pead. ii. 23. Air dha so, tha mi 'g ràdh, bhi'n dian thòir air nèamh, a mhain le mothachadh agus le eagal mu chràdh ifrinn, ceart mar tha 'n t-eagal sin mu chràdh a' traoghadh agus a' fuarachadh, 's amhuil a tha 'n déigh air néamh agus air saoradh a' dol an lughad cuideachd. Tha e 'n sin a tachairt, an uair a tha 'n ciont agus an eagal a' dol as an aire, gu'm bheil an deigh air nèamh agus air sonas a' falbh mar an ceudna; agus tha iad a' pilleadh chum an seana chleachdanna a ris.

*Anns an dara h-aite.* Is e aobhar eile, gu'm bheil eagail thràilleil aca a tha toirt buaidh orra; 's ann a tha mi nis a' labhairt mu'n eagal a th' aca roimh dhaoine: Oir bheir eagal dhaoine ribe leis, Gnàth. xxix. 25. Air chor 'sged a shaoilear gum bi iad an dian-thòir air neàmh,

cho fad sa tha eagal roimh ifrinn nan aire, gidheadh 'n uair a thraoghas an t-eagal sin, ni iad ath-smuaineachadh, eadhon, gur feumail a bhi glic, agus gun bhi 'n cunnart an t-iomlan a chall, air son ni nach 'eil iad cinnteach ciod e, gu h-araidh gun iad fein a tharruing ann an dragh agus ann an trioblaid neo-fheumail ; agus mar so tha iad ag aomadh leis an t'-saoghal a rìthist.

*Anns an treas aite.* Tha 'n tàir a tha'n co'-chuideachda diadhachd nan rathad cuideachd ; tha iad, gu h-uaibhreach àrdanach, agus tha diadhachd, 'nam beachd-san, tàireil agus neo-mheasail ; uime sin 'n uair a chailleas iad am mothachadh air ifrinn agus air an fheirg ri teachd, tha iad a' pilleadh ris a chleachd bu ghnà leo.

*Anns a' cheathramh aite.* Tha e deacair leo bhi meoraich mu chionta agus mu uamhann ; agus cha'n àill leo an truaighe fhaicinn gus an tig i, ged, theagamh nan taitneadh e riu, gun iompaicheadh e iad gu teicheadh far an teich na h-ionracain 'sa bhi tearuinte ; ach leis mar tha iad a' seachnadh bhi smuaineach air cionta agus air uamhunn, uime sin an uair a gheibh iad bhi saor do 'n mhothachadh a bh' ac' air corruich agus air fearg Dhé, tha iad gu deothasach a' cruadhachadh an cridheachan, agus a' deanamh roghainn do na chruadhaicheas iad ni's mò agus ni's mò.

*Criosduidh.* Tha thu goirid o'n ghnothuch ; oir is e stéigh an iomlain, nach deachaidh caochladh a dheanamh air an inntinn agus air an toil. Agus air an aobhar sin cha 'n 'eil iad ach mar an ciontach a tha 'n làthair a' bhreitheimh ; tha ball-chrith agus oillt air, cosmhuil ri bhi air a bhualadh le aithreachas goirt, ach 's e eagal na croiche bu mhàthair-aobhair da eagal ; cha 'n e gu'n robh fuath aig air a chionta, oir tha e soilleir, ma chuirear a rìthist fa sgaoil e, gu'n dean e a leithid eile ; ach nam biodh caochladh air a dheanamh air inntinn, dheanadh e atharrachadh sin.

*Ciatach.* Nochd mise dhuitse na h-aobhair mu bheil iad a' cùl-sleumhnachadh, nochd thusa dhomhsa an doigh air am bheil iad ga dheanamh.

*Criosduidh.* Ni mise sin gu toileach :

*Anns a' cheud aite.* Tha iad a' cur smuaintean mu Dhia, mu bhàs, agus mu bhreitheanas ri teachd, cho fad as an aire 's is urrainn doibh.

*Anns an dara h-aite.* Tha iad an sin a' leigeadh dhiubh

uidh air uidh dleasdanais dhiomhair, mar tha urnuigh uaigneach, an anamiann a smachdachadh, faire, bròn air son peacaidh, &c.

*Anns an treas aite.* Tha iad an sin a' seachnadh comunn ri Criosduidhean eud-mhor deadh-rùnach.

*Anns a' cheathramh aite.* An deigh sin tha iad a' fàs caoin-shuarrach mu dhleasdanais fhollaiseach, mar tha, éisdeachd, leughadh, conaltradh diadhaidh, agus an samhuil sin.

*Anns a' chuigeamh ăite.* An sin tha iad a' teachd gu coir' fhaighinn do chuid do na daoinibh diadhaidh, o laigsinn eigin d'an tug iad an aire, agus sin ag èiridh o dhroch-rùn, chum gum biodh lethsgeul aca cùl a chuir ri diadhachd.

*Anns an t-seadhamh âite.* An sin tha iad a' teachd gu cuideachd a ghleidheadh ri daoine saoghalta, feolmhor, ann-diadhaidh agus mi-stuama.

*Anns an t-seachdamh âite.* An sin gèillidh iad do sheanachas feolmhor macnusach an uaigneas; agus 's buidheach iad ma mhothaicheas iad a bheag dheth sin annta-san a th' air am meas cràbhach, chum gur feairrd a gheibh iad fein sin a dheanamh trid an eisempleir-san.

*Anns an ochdamh âite.* An deigh sin tha iad a' ceadachadh dhoibh fein peacaidh bheag a chur an gniomh gu follaiseach.

*Anns an naoidheamh âite.* Agus air dhoibh bhi 'n sin air an cruadachadh, tha iad gan leigeadh ris gu neo-sgàthach dìreach mar tha iad. Air an doigh so tha iad a' dol a rìs ann an slugan na truaighe, ionnus mur dean mhiorbhuil tròcair am bacadh, gu'm bheil iad a dol am mughadh gu siorruidh nam mealltaireachd fein.

A nis chunnaic mi a'm' aisling, gu'n d'fhàg iad fearann na drùigheachd, agus gu'n d'inndrinn iad a steach do thìr Pheulaidh, a bha gu cùbhraidh fior-thaitneach, agus a chionn gu'n robh 'n t-slighe a' dol direach tre 'n tìr sin, dh'fhan iad innte re tamull. Chual iad do ghnà san àite so binn channtaireachd bhlasta nan eun, agus chunnaic iad gach làtha na luis a' teachd fo bhlàth, agus chual iad an turtuir san tìr. Tha ghrian a' dealradh san tir so a là agus a dh'oidhche; uime sin bha i'n taobh thall gleann-sgàil-a-bhàis, far nach b'urrain Famhair-gun-dòchas buntainn riu, agus nach mò a chitheadh iad Daighneach-an-teagamh. An so bha sealladh ac' air an dùthaich chum

an robh iad a' dol; agus an so thachair cuibhrionn d'a luchd-àiteachaidh orra: oir bha na h-aoin dhealrach a' sràidimeachd tric san àite so, a chionn gu'n robh iad an co-chrich fhlaitheis. 'S an tìr so bha'n coi'-cheangal eadar fear agus bean na bainnse air ath-nuadhachadh; seadh, mar ni am fear nuadh-pòsda gairdeachas 'na mhnaoi, 's amhuil a ni an Dia annta-san.

Cha robh gainne coirce no fìon orra: oir fhuair iad san àite so am pailteas do gach ni a bha dh' easbhuidh orra air an turus. Chual iad guthanna as a bhaile, àrd-ghuth-anna ag ràdh, Abraibh ri nighinn Shioin, Feuch tha do Shlanuighear a' teachd! Feuch tha a luach-saoithreach maille ris! An so thuirt uile luchd-àiteachaidh na tìre riu, An sluagh naomha, muinntir shaorta an Tighearna. Isa. lxii. 4.; Laoidh. vii. 10, 11, 12.; Isa. lxii. 5, 8, 11, 12.

Bha tuille gairdeachais aca le bhi 'g imeachd feadh na tìre so, na bha aca an ionadaibh a b'fhaide o'n rioghachd chum an robh iad a' dol: agus mar bu dlùithe bha iad a' teachd air a bhaile, 's ann a b'fhearr a bha iad ga fhaicinn. Bha e air a thogail le neamhnuidibh agus le clachaibh luachmhor, bha a shràidean air an leagadh le h-òr fior-ghlan; ionnus gun d'fhàs Criosduidh le miann tinn, leis an dealradh a bha teachd uaithe, a thaobh glòir nàdurr' a bhaile, agus na gathan-grèine a dealradh air a lannair: Bha Ciatach air a bhualadh leis an laigsinn cheudna; uime sin dh'fhan iad tamull aige ag èigheach; Ma chi sibh fear mo ghràidh, innsibh dha gu'm bheil mi tinn le gràdh.

Ach air dhoibh beothachadh beagan, dh'imich iad air an turus, agus bha iad a' sior thighinn ni bu dlùithe do'n bhaile, far an robh liosan meas, agus fion-liosan, a bha fosgailte ris an t-slighe. Agus an uair a thainig iad d'an ionnsuidh, choinnich an Gàradair iad, agus dh'fhios-raich iad deth, cò dha bhuineadh na liosan àillidh ud? Thuirt e riu gum bu leis an rìgh iad, agus gur ann a bha iad an sud mar thoileacha dha féin agus fòs chum sòlas a thoirt do naomh luchd-turuis. Thug an Gàradair a stigh do'n fhion-lios iad, agus thuirt e riu an cìocras a shàs-achadh le nithibh taitneach. Thug e 'n sin iad a dh'fhai-cinn sràidean an rìgh agus àiteachan-suidhe, far am bu taitneach leis a bhi: Ghabh iad fois agus choidil iad san àite so. Deut. xxiii. 24.

Chunnaic mi am aisling gun do labhair iad tuille nan codal san àite so, na rinn iad ann an ionad sam bith eile air an t-slighe; agus le iongantas a bhi orm air a shon sin, thuirt an Gàradair rium, C' air son a tha ìoghnadh ort ris a so: Is e sin gnè toradh fion dhearc nan lios so, gun teid iad sios cho blasda, 's gun toir iad air bilibh na h-aitim a bhitheas nan codal labhairt.

Chunnaic mi 'n uair a dhùisgiad, gun do chuir iad rompa dol suas chum a bhaile. Ach, mar thuirt mi bha dealradh na gréine air a bhaile, oir b' òr fiorghlan e, cho làidir agus cho glòrmhor, 's nach b'urrainn doibh fhathast amharc air, ach tre inneal a rinneadh chum na crìche sin. Chunnaic mi nis mar bha iad a' dol air an aghaidh, gun do thachair orra dithis dhaoine ann an earraidh, a dhealraich mar òr, bha mar an ceudna an aghaidhean a' dealradh mar an solus. Tais. xxi. 18; 2 Cor. iii. 18.

Dh' fhiosraich na daoine sin do'n naomh luchd-turuis, Cia as a thainig iad? agus dh'innis iad doibh. Dh' fhiosraich iad mar an ceudna dhiubh c' àit an robh iad a' gabhail tàmh, ciod na cunnartan, ciod na sòlasan agus an toil-inntinn a thachair dhoibh air an t-slighe; agus dh' innis iad sin doibh. An sin thuirt na daoine, a choinnich iad riu, cha 'n 'eil ach dà chruaidh-chas eile ri tachairt oirbh, 's an sin tha sibh sa' bhaile.

Dh' asluich Criosduidh agus a chòmpanach, air na daoin' a thachair orra, iad a dhol leo; thuirt iad riu gun rachadh: Ach, thuirt iad riu, gur ann a b' eigin doibh dol ann le 'n creidimh fein. Mar so chunnaic mi am aisling, gun d'imich iad maille ri chéile, gus an d'thainig iad an sealladh a gheata.

A thuilleadh air so chunnaic mi, gu'n robh amhainn eadar iadsan agus an geata, ach nach robh aon drochait air an amhainn, agus gun robh i domhain. Chuir so duilichinn mhòr air an luchd-turuis an uair a chunnaic iad i; ach thuirt na daoin' a bha leo riu, gu'm feumadh iad dol thar an amhainn no nach ruigeadh iam am baile.

Thòisich iad an sin ri fheòraich an robh rathad sam bith eile ri dol a dh'ionnsuidh a' bhaile? thuirt iad gu'n robh, ach nach d' amais aon neach riamh air, ach a dha, eadhon, Enoch agus Elias, agus nach faigheadh aon neach tuilleadh an t-slighe sin a ghabhail gu deireadh an t-saoghail. 1 Cor. xv. 51, 52. Thòisich na h-eilthirich

an si ri tuiteam ann am mi-mhisnich, gu h-àraidh Criosduidh, agus sheall iad a null agus a nall, ach dh'fhartlaich orra rathad sam bith eile fhaicinn leis am feudadh iad an amhainn a sheachnadh. Dh'fhèoraich iad an sin do na daoine, am bu cho domhain an amhainn anns gach aite? Thuirt iad riu nach b'eadh ; gidheadh cha b'urrainn iad còmhnadh dheanamh riu ; oir thuirt iad gur ann a rèir 's mar bhiodh an creidimh ann an rìgh a mhothaicheadh iad an amhainn domhain no tana.

An sin thug iad ionnsuidh air an amhainn, agus 'n uair a thàr iad o thìr, thòisich Criosduidh ri dol fodha ; agus air glaodhaich dha r'a dheadh charaid, a Chiataich, thuirt e, tha mi dol fodha an uisge domhain ; tha na stuaidhean a' dol thar mo cheann ; tha na tonnan uile a' dol tharum.

An sin thuirt Ciatach, Biodh misneach mhaith agad, a bhràthair, tha mi mothàchadh a' ghruma, agus tha e rèidh. An sin thuirt Criosduidh, Och ! a charaid, dh'iath dochair a bhàis m'am thimchioll, cha'n fhaic mi 'm fearann a tha sruthadh le bainne agus mil. Leis a sin thainig dorchadas agus uamhunn ro mhòr air Criosduidh, ionnus nach faiceadh e bheag roimhe. Cha mhòr nach do chaill e an so mar an ceudna a chiall ; air chor 's nach robh e comasach air an cuimhneachadh, no idir labhairt gu riaghailteach mu na thug toil-inntinn da air a thurus. Ach sann a bha gach focal a bha e labhairt a' nochda gun robh e fo mhòr uamhunn agus eagal gun rachadh a chall san amhainn, agus nach faigheadh e dol a steach air a gheat' am feasd. An so mar an ceudna, mar thug iadsan a bha 'g amharc fainear bha na peacaidh a chuir e an gniomh roimhe agus an deigh dha bhi air eilthireachd, a' cur mòr iomaguin air. Thug iad cuideachd fainear gun robh e fo mhi-ghean le taisbean agus letannasgaibh eagallach. Bha gu leoir r'a dheanamh aig Ciatach ceann a bhràthar a chumail an uachdar ; bhiodh e air uairibh glan as an t-sealladh, agus an ùine bheag thigeadh e ris a rithist leth-mharbh. Thug Ciatach gach oidheirp a dh'fheud e air misneach a thoirt da ; agus thuirt e ris, A bhràthair, tha mi faicinn a gheata, agus daoine nan seasamh aige ullamh chum gabhail ruinn : Ach theireadh Criosduidh ris, 'S ann a' feitheamh riuts' a tha iad ; oir bha thusa Ciatach o'n a thachair thu orm, agus o'n a thàr mi eolas ort. Agus 's amhuil a bha

thusa, a Chriosduidh, ars e-san. Och ! a charaid, 's cinnteach nam bithinn mar bu chôir dhomh, dheanadh e a nis mo chòmhnadh ; ach air son mo pheacaidh tha so air teachd orm ; thug e mi san ribe, agus dh' fhàg e mi. An sin thuirt Ciatach ris, dhi-chuimhnich thu gu tur far am bheil e air a ràdh mu na h-aingidh, Cha'n 'eil cuibhrich nam bàs, ach tha an neart laidir, ni bheil iad fo thrioblaid mar dhaoin' eile. Cha'n 'eil na cruaidh-chais agus an eigin sam bheil thu an àm dhuit dol tre'n uisge so nan comharran gun do thréig Dia idir thu ; ach 's ann a thainig iad ort chum do dhearbhadh, a dh'fhaicinn an gairm thu gud' chuimhne na bhuilich e ort da mhaitheas roimhe so, agus do thaic a leige ris an àm do theinn. Salm lxxiii. 4, 5.

Na h-eilthirich cia ait a tha, an aiseag suas chum glòir,
An carbaid Dhe, 's tha aingil fòs stiuradh an ceum air chòir,
Co ma ta nach biodh le'n deòin a' mianachadh bhi leis,
A dh' ulluich dhoibh na h-urrad mhiagh, gu siorruidh buan am feasd.

An sin chunnaic mi am aisling, gu'n robh Criosduidh a' meoraich re tamuill, Isa. xliii. 2. Ris an do chuir Ciatach na briathra so, Biodh deadh mhisneach agad, tha Iosa Criosd ga d' leigheas. Agus an sin ghlaodh Criosduidh le guth àrd, Och ! tha mi rìs ga fhaicinn ! agus tha e 'g ràdh rium, An uair a shiubhlas tu troimh na h-uisgeachan, bithidh mise maille riut ; agus trid nan aimhnichean, cha tig iad tharad. An sin ghlac iad le chéile misneach, agus an déigh sin bha an namhaid ciùin gun char mar chloich, gus an deachaidh iad thairis. Mhothaich Criosduidh air ball a chasan a' buntainn ris a ghrunnd, air an do sheasamh e, agus cha robh a chuid eile do 'n amhainn ach tana, agus fhuair iad thairis. Anis chunnaic iad an dithis dhealrach 'nan seasamh air bruaich na h-aimhne, gam feitheamh air an taobh thall. Uime sin air dhoibh teachd as an uisge, chuir iad fàillt' orra ag rádh, Is luchd-frithealaidh sinne a chuireadh a mach a fhrithealadh dhoibhsan a bhitheas nan oighreachan air Slainte, Mar so chaidh iad leo chum a gheata. 'S eigin duit a thuigsinn gu'm bheil am baile air mullach beinne mòire : ach dhirich iad am bruthaich gun spàirn, a chionn gu'n robh 'n dithis daoine 'gan cuideachadh : dh'fhag iad cuideachd an eididh shaoghalta 'nan dèigh san amhainn, oir ged a bha iad umpa dol a stigh, cha robh iad aca an àm teachd air tìr. Chaidh iad suas uime

sin gu h-eatrom luath ged a bha bunait a bhaile ni b'airde na na neoil; chaidh iad air an aobhar sin suas san adhar, a' caomh chainnt gu blasda ri chèile, le mòr shòlas, a chionn gun d' fhuair iad gu tearuint thar an amhainn, agus gu'n robh còmpanaich co àghmhor aca.

'S ann mu ghlòir an àite a bha iad a' cainnt ris na daoine dealrach, agus thuirt iad riu gun robh a ghlòir agus a mhaise do labhairt. "Sin (ars iads') Beinn Shioin, an Ierusalem neamhuidh, a chuideachd dho-àireamh a dh' ainglibh, agus spiorada nam fìrean air an deanamh foirfe." Eabh xii. 22, 23, 14. Tha sibh a nis *ars' iadsa* a' dol chum phàrras Dé, far am faic sibh craobh na beatha, agus san ith sibh da toradh nach searg a chaoidh; agus an uair a thig sibh ann bheirear dhuibh, trusganan geala, Tais. ii. 7.; iii. 4. agus imichidh agus labhraidh sibh gach làtha ris an Rìgh, eadhon fad linne na siorruidheachd. Cha 'n fhaic sibh tuilleadh samhuil nan nithe a chunnaic sibh air an talamh, eadhon bròn, tinneas, àmhghair, agus bàs, oir chaidh na ceud nithe thairis. Tais. xxi. 4. Tha sibh a nis a' dol chum Abrahaim, Isaaic, agus Iacoib, agus chum nam fàidhean, daoine a thug Dia air falbh o'n olc a tha ri teachd, *'s a tha nis a' gabhail fois air an leapaichibh, gach aon ag imeachd 'nan ionracas.* Dh' fhiosraich na daoine dhiubh, Ciod ris am bi sinn san ionad naomha? Chaidh a ràdh riu, Gu'm faigheadh iad an sin toil-inntinn an èiric an dragha, agus aoibhneas air son am bròin; buainidh sibh an ni a chuir sibh, eadhon, toradh ur n-uile ùrnuighean, 'ur deoir, agus gach ni a dh'fhuiling sibh as leth an Rìgh air an t-slighe. Caithidh sibh san ionad sin crùin òir, agus sior-mhealaidh sibh làthaireachd agus taisbein an Aoin Naoimh; oir chi sibh an sin E mar tha e. 1 Eoin. iii. 2. Ni sibh mar an ceudna gnà sheirbhis dhasan le moladh, le h-iolaich, agus le buidheachas, g'an robh sibh a' miannachadh seirbhis a thoirt air thalamh, ged a b'ann le iomadh cruaidh-chas, a thaobh laigsinn 'ur feola. An sin bithidh 'ur sùilean air an làn-thoileachadh le faicinn, agus 'ur cluasan le bhi 'g éisdeachd guth taitneach an Tì is àirde. An sin mealaidh sibh a rìthist cuideachd 'ur càirdean a bha ann air thoiseach oirbh. Agus an sin gabhaidh sibh le h-aiteas ris gach neach a thig 'nur déigh do 'n ionad naomh. Bithidh sibh an sin air 'ur sgeudachadh le glòir agus le mòralachd, agus cuirear sibh an uidheam, a bhios freag-

arrach gu bhi an cuideachd Righ na Glòire. An uair thig e le fuaim thrompaidean anns na neoil, mar air sgiathaibh na gaoithe, thig sibhse maille ris ; 's an uair a shuidheas e air caithir a bhreitheanais, suidhidh sibh dlù dha : seadh, agus an uair a bheir e bìnne nan aingidh a mach, co dhiubh bh' annta aingil no daoine, theid 'ur barail a ghabhail sa' bhreith sin, o'n a bha iad nan naimhde dha-san agus dhuibhse. Mar an ceudna an uair a philleas e a rìs do'n bhaile, theid sibhse leis cuideachd le fuaim na trompaid, agus bithidh sibh gu siorruidh maille ris. 1 Tes. iv. 13, 14, 16, 17. ; Iud 14. ; Dan. vii, 9, 10. ; 1 Cor. vi. 2, 3.

An uair a bha iad mar so a' teachd am fagus do'n gheata, feuch thainig cuideachd do 'n t-slògh neamhaidh a mach nan cò'-dhail ; ris an dubhradh leis an dithis dhealrach eile a bha leo, 'S iad so na daoine a ghràdhaich ar Tighearna, am feadh a bha iad air thalamh, agus dh' fhàg iad gach ni air sgàth 'ainme, agus chuir e sinne chum an treòrachadh, agus thug sinn an fhad so iad air an turus mhiannaichte, chum gu'n téid iad a stigh, agus gu'm faic iad gnùis am Fir-shaoraidh le h-aoibhneas. An sin rinn an slògh nèamhaidh gàir mhòr ag ràdh, Is beannaicht iadsan a fhuair cuireadh gu suipeir bainnse an Uain. Thainig m'an àm so, mar ceudna, a mach cuid do luchd-ciùil an Rìgh, air an sgeuduchadh ann an èideadh geal dealrach a thug le 'n ceol binn àrd-labhrach bhlasda, air mactalla nan nèamh freagradh d' an co-sheirm bhinn. Chuir an luchd-ciùil sin ceud mìle fàillte air Criosduidh agus air a chòmpanach, agus gu'm b'e'm beatha as an t-saoghal ; agus rinn iad so le h-iolaich agus le fuaim trompaidean. Taisb. xix. 9.

An deigh sin chuairticheadh iad leo air gach taobh ; chaidh cuid rompa, cuid as an déigh, agus buidhinn eile air gach laimh dhiubh, mar gam b'ann, gun dìon ann an neulaibh an adhair, a' siorr sheinn le ceòl binn fior thaitneach ; ionnus gu'n robh e ri fhaicinn mar gu'n tigeadh na nèamha fein a nuas nan co'-dhail. Mar so dh'imich iad le cheile ; agus am feadh a bha iad ag imeachd, bha an luchd-ciùil sin a' sìor choimeasgadh am binn cheol neamhaidh, le sanuis agus le blàth-sheallaidh chaoimh ri Criosduidh agus r'a cho'-fhear-turuis, a'leigeadh dhoibh a thuigsinn gu'm b'e 'm beatha aca, agus an t-aiteas a bh'orra chionn gun d'thainig iad. Agus bha 'n

dithis dhaoine sin, feudaidh mi a ràdh, ann am flaitheas mu'n deachaidh iad a steach ann; air dhoibh bhi air an slugadh suas le ìoghnadh, taing, agus cliu, le bhi faicinn nan aingeal, agus a' cluinntinn an ciùil bhinn-fhoclaich bhuadhaich. Bha san àm so am baile aca san amharc, agus air leo gu'n cualadh iad na cluig chiuil, le càileachd ro-bhinn ag ràdh, gum b'e 'm beatha do 'n ionad àghmhor sin. Ach thug a bhi smuaineach air mòr thoil-inntinn an ionaid-chòmhnuidh a mhealadh iad am feasd ann am measg an samhuil sud do chuideachd, sòlas ro-mhòr dhoibh. O cia leis a dh'fheudar an gairdeachas do-labhairt, a chur an céill! Mar so thainig iad chum an doruis. A nis an uair a thainig iad chum an doruis, bha e sgriobhta os ceann an doruis ann am focail òir, "Is beannuichte iadsan a choimhdeas àitheantan chum gu'm bi còir ac' air craoibh na beatha, agus gum feud iad dol a stigh tre na dorsaibh do'n bhaile. Taisb. xxi. 14.

An sin chunnaic mi am aisling, gu'n d' iarr na daoine dealrach orra guth a dheanamh aig an dorus, ni an uair a rinn iad, sheall cuid-eigin a nuas thar an dorus, eadhon Enoch, Maois, Elias, agus buidhinn eile, ris an deachaidh a ràdh, Tha an luchd-turuis so air teachd o bhaile Leir-sgrios, air son a ghràidh a bh' aca do Rìgh an àite so; agus leis a so thug an luchd-turuis seachad doibh an teisteanas, a fhuair iad an tùs; uime sin chaidh na teisteanais a thoirt a dh'ionnsuidh an Rìgh, a thuirt an uair a leugh e iad, C'àit am bheil na daoine? Ris an dubhradh, Tha iad 'nan seasamh taobh a muigh an doruis. Thug an Rìgh an sin àithne an dorus fhosgladh chum, gun teid na cinnich fhìrinneach a steach, a choimhdeas an fhìrinn. Isa. xxvi. 2.

Chunnaic mi a nis am aisling, gu'n deachaidh an dithis daoine sin a steach air an dorus; agus cho luath 'sa chaidh, bha iad air an cruth-atharrachadh, agus chaidh trusgain a chur orra a bha a lannair mar an t-òr. Choinnich mar an ceudna muinntir àraidh iad le clàrsaichibh, agus le crùin mar chomhar air urram dhoibh. An sin chuala mi a'm 'aisling, Gu'n do sheinn gach clag a bha sa' chathair a rìs le h-aoibhneas, agus gu'n dubhradh riu, Rachaibh a steach do dh' aoibhneas 'ur Tighearna. Chuala mi fòs na daoine fein a' seinn le guth àrd, ag ràdh, Moladh, urram, glòir, agus cumhachd gu'n robh dhasan a tha 'na shuidh air an righ-chathair, agus do 'n Uan gu saoghal nan saoghal. Taisb. v. 13, 14.

Direach 'n uair chaidh na dorsan fhosgladh chum na daoin' a leigeadh, steach, sheall mi stigh 'nan déigh, agus feuch dhealraich am baile mar a ghrian 'na h-àirde ; bha mar an ceudna na sràidean air an leagadh le h-òr, agus annta bha àireamh mhòr dhaoine ag imeachd le crùin air an cinn, pailme nan lamhaibh, agus clàrsaichean òir gu seinn leo.

Bha fòs nam measg-san muinntir aig an robh sgiathan, agus cho-fhreagair iad a chéile ag ràdh, 'S Naomh ! naomh ! naomh an Tighearna ! Agus 'na dheigh sin dhùin iad na dorsan ; agus b' e mo ghuidhe gum bithinn fein nam measg.

A nis am feadh a bha mi 'g amharc air gach ni dhiubh sin, sheall mi a'm' dhéigh, agus chunnaic mi Aineolach a' teachd gu taobh na h-aimhne ; ach chaidh e 'n ùine ghearr thairis, gun a bhi cho leth dheacair dha 's a bha e do na daoin' eile. Oir thachair e gu'n robh san àite sin fear d'an goirear Faoin-dòchas, fear-aisig, a rinn còmhnadh ris le bhàta ; agus dìrich e mach a' bhruthach, mar rinn càch, chum an doruis, ach a mhain gu'n robh e 'na aonar ; cha mhò a choinnich aon duin' e a thoirt na misnich bu lugha dha. An uair a thainig e chum an doruis, dh' amhairc e air an sgrìobhadh a bha os a cheann, agus thòisich e ri bualadh, an dòchas gu'm fosgladh iad da ; ach dh'fheoraich na daoin a sheall thar an dorus, Cia as a thainig e ? Agus ciod a bha e 'g iarr-uidh ? Fhreagair e, dh' ith agus dh'òl mi am fianuis an Rìgh ; agus theagaisg e 'nar sràidibh. An sin dh' iarr iad a theisteanas, chum gu'n nochdadh iad do 'n Righ e ; thòisich e ri lamh-shireadh a dheanamh 'na bhroill-each air a shon, ach cha d'fhuair se e. An sin thuirt iad ris, Cha'n 'eil a h-aon agad ; ach cha d'thug e freag-radh dhoibh. Dh'innis iad sin do'n Righ, cha tigeadh e g'a fhaicinn ; agus thug e àithne do'n dithis dhealrach, a bha 'n co-chuideachd Chriosduidh agus Chiataich, iad a dhol a mach agus Aineolach a cheangal eadar lamhan agus chosan, agus a thoirt air falbh. A sin ghabh iad e, agus ghiulain iad e sna neoil gus an d'thainig iad chum an doruis a chunnaic mi aig slios na leachduinn, agus chuir iad an sin e. An sin thuig mi gu'n robh slighe chum ifrinn, direach o dhorsaibh Neìmh, cho maith agus o Bhaile an Leir-sgrios.

An sin mhosgail mi, agus feuch cha robh ann ach bruadar.

# CUAIRT AN EILTHIRICHE;

NO

# TURUS A' CHRIOSDUIDH.

## AN DARA EARRANN.

*Anns am bheil e air fhoillseachadh, Mar a thòisich Bean Chriosduidh agus a chuid cloinne air an turus; na cunnairt troi 'n deachaidh iad, agus mar a rainig iad fadheoigh gu tèaruint an Dùthaich bu mhiann leo.*

O CHEANN tamuill nochd mi dhuit m' aisling mu Chriosduidh am fear-turuis, agus mu thurus cunnartach do 'n tìr nèamhaidh; bha sin taitneach dhomh fein, agus tarbhach dhuitse. Dh'innis mi dhuit mar an ceudna, na chunnaic mi mu thimchioll a mhnà agus a chuid cloinne, agus co neo-thoileach 'sa bha iad air dol maille ris air a thurus? ionnus gum b' eigin da falbh as an eugmhais; oir cha dùraigeadh e fuireach ris a' chunnart a bha e faicinn air a bhagradh orra, le fantuinn ann am baile an Leirsgrios. Ionnus mar nochd mi dhuit, gun d' fhalbh e agus dh' fhàg e iad.

Thachair e dhomh a thaobh iomadaidh ghnothaichean nach robh mi cho tric 's a' b' àbhaist domh 's na h-ionadaibh a rainig e-san, agus nach robh cothrom agam gus a nis, air rannsuchadh mìn a dheanamh mu'n timchioll-san a dh' fhàg e, chum gun tugainn cunntas duit umpa: Ach air dhomh dol san rathad o cheann ghoirid, thaghail mi ann: agus ghabh mi gu tàmh ann an coille, mu thimchioll mìle o'n àite; agus air dhomh tuiteam am chodal, bhruadair mi a rithist.

Agus chunnaic mi a'm' aisling, gu'n d'thainig seann duin' uasal far an robh mi: agus o'n a thuig mi gu'n robh e ri imeachd air an t-slighe san robh mise gu dol, air leam gun d'éirich mi agus gu'n d'fhalbh mi maille ris. Agus air dhuinn a bhi 'g imeachd, mar is gnà le daoinibh, thòisich sinn ri seanachas, agus 's ann mu Chriosduidh

agus mu thurus a thionnsgain sinn ri labhairt ; oir thuirt mi mar so ris an t-seann duine :

An aithne dhuit ciod am baile a tha thall far comhair air taobh clì na slighe ?

An sin thuirt Fiosrach, oir b'e sin ainm an duine, 's e baile an Leir-sgrios a th'ann, far am bheil mòran sluaigh, ach tha iad ro aingidh dhiomhanach.

Bha mi am barail gur e sin a bh'ann, thuirt mi : chaidh mi aon uair troimhe : agus leis a sin tha mi fiosrach gu'm bheil do sgeul uime fior.

*Fiosrach.* Tha e tuille 's fior ; b' fhearr leam gu'm b'urrainn domh cùis bu taitnich aithris umpa.

Tha mi nis a tuigsinn, *thuirt mi*, gu'm bheil thu ad dhuine deadh-bheusach, leis am maith iomradh chluintinn agus aithris umpa-san a tha maith. An cualá tu riamh iomradh air na thachair do dhuine a bha roimhe so sa' bhaile sin, d' am b'aînm Criosduidh, a chaidh air a thurus do na h-ionadaibh uachdrach ?

*Fiosrach.* Iomradh air ! 'S mi chualadh : agus mar an ceudna air na trioblaidean, na caonnagan, an ciomachas, an èigheich, an osnaich, an oillt, agus na h-eagail a thachair ris na thurus : a bharr air sin 's eigin domh innseadh duit gu'm bheil e na làn naigheachd 'nar dùthaich ; cha mhòr teaghlach a chual iomradh air fein agus air a thurus, nach d' fhuair an eachdraidh sgrìobhta ; agus feudaidh mi a ràdh, gu'n d'fhuair a thurus cunnartach-san iomadh fear a tha 'n deadh-rùn do'n t-slighe air an d'imich e ; oir am feadh a bha e'n so, ged a bha e air a mheas mar amadan leis gach aon duine, gidheadh o'n a dh'fhalbh e, 's a thuig iad mar dh' éirich dha, tha gach aon 'ga mholadh. Oir tha e air aithris gu'm bheil e gu buadhar a' caitheadh a bheatha far am bheil e : tha iomadh neach nach gabh dragh a thuruis, leis am bu taitneach a bhuannachd.

'S maith a dh' fheudas iad sin a chreisinn, *thuirt mise*, ma chreideas iad ni sam bith ; oir tha e nis a' caitheadh a bheatha aig, agus ann an tobar na beatha ; agus tha e gu sochdair sona, gun saothair, gun dragh ; oir cha'n 'eil doilgheas sam bith 'na chrannchur. Ach ciod a tha 'n sluagh ag ràdh uime ?

*Fiosrach.* Tha iad ag ràdh iomadh ni iongantach uime : Tha cuid ag ràdh gu'm bheil e nis air éideadh an culaidhibh geala ; gu'm bheil slabhruidh òir aige mu mhuineal ; gu'm bheil crùn òir, air a chur le clochaibh-

luachmhor, air a cheann. Taisb. iii. 4. ; Caib. vi. 11. Tha cuid eil' ag ràdh, gur iad na daoine dealrach a nochd iad fein da air an t-slighe, is sar chompanaich dha a nis, agusgu'm bheile cho ionmhuinn eolach umpa far am bheil e 'sa bhios aon choimhearsnach mu choimhearsnach eile san àite so. Tha e a thuilleadh air a ràdh gun tug Triath an àite dha ionad taitneachd agus maiseach gu còmhnuidh a ghabhail ann, agus gu'm bheil e gu lathail ag itheadh agus ag òl, ag imeachd agus a' labhairt leis-san a tha na bhreitheamh air an iomlan san àite sin Sech. iii. 7. Osbarr tha e air aithris gu'm bheil duil aig dream araidh, gu'm bheil an t-Uachdaran so, Tighearna na tìre, a' dol a theachd an aithghiorid, a rannsachadh c'ar son a rinn iad na h-urrad thàir agus mhi-chliu a thoirt do Chriosduidh mu'n do thàr e air a thurus. Breith. xiv. 15.

Oir tha iad ag ràdh gu'm bheil e nis cho mòr aig an Uachdaran, 's gu'm bheil na h-urrad chorruich air a Righ air son gach tàir agus eas-urram a chuireadh air Criosduidh, mu'n do thàr e air a thurus, s' gu'm meas e mar gu'n deanta an t-iomlan air fein; agus cha'n ìoghnadh sin, oir 's ann air son na spéis a bh' aige ga uachdaran a ghabh e os laimh na rinn e.

Is buidheach mi dheth, *thuirt mi,* gu'm bheil aig an duine bhochd a nis fois o shaothair, agus gu'm bheil e a' faighinn toradh a dheoir le h-aoibhneas, agus gu'm bheil e air dol á comas a naimhdean, agus uathasan air am bu bheag e. Luc. x. 16; Foill. xiv. 13; Salm cxxvi. 5, 6. Tha mi mar an ceudna toilichte, air son gu'm bheil iomradh mu na nithe sin air sgaoileadh feadh na tire so; oir cò aig tha fios nach oibrich e air mhodh sona orrasan a dh' fhàg e 'na dhéigh? Ach am feadh a tha cuimhn agam air, an cuala tu a' bheag mu mhnaoi agus mu chloinn? Is ìoghnadh leam ciod ris am bheil na truaghain?

*Fiosrach.* Co iad! An i a Bhana-chriosduidh agus a cuid cloinne? Tha choslas orra deanamh cho maith sa rinn e fein, oir ged a bha iad uile nan amadain an toiseach, 's nan falbhadh iad le Criosduidh, a dh'aindeoin gach dian-earail a thug e dhoibh; gidheadh rinn iad caochladh comhairle, agus thog iad orra 'na dhéigh.

Is maith leam sin, *thuirt mi:* ach an d'fhalbh a bhean agus a chlann?

*Fiosrach.* Gu deimhin dh'fhalbh, 's aithne dhomhsa

innseadh dhuit mar thachair; oir bha mi san àite san àm, agus bha mi fiosrach air an iomlan do'n chùis.

Ma ta, *thuirt mi,* feudaidh aon aithris mar fhirinn.

*Fiosrach.* Feudaidh tu sin gu'n sòradh; eadhon gu'n d'fhalbh iad uile air eilthireachd, an dâ chuid an deadh bhean agus a cearthar mhac. Agus o'n tha mi tuigsinn gu'm bheil sinn ri bhi tamull an cuideachd a chéile, aithrisidh mis an t-iomlan do'n naigheachd dhuit.

Bha a bhean so, d'am b'aimn Bana-chriosduidh, agus a cuid cloinne, an deigh d'a fear falbh air a thurus, a' deanamh na h-urrad smuaineach air a' chùis, 's gu'n do dhrùigh e cho mòr oirre, 's gun do chuir i roimpe gu'm falbhaidh i 'na dhéigh, air a ghnothuch cheudna: oir thuirt i, o'n a chaidh e thar an amhainn, gu'n robh an ceangal-pòsaidh a nis fa sgaoil; ach 's du dhuinn a bhi sìor smuaineach air na dhealaich ruinn. Is iomadh deur a chosd call a fir dhi; ach cha b' e sin uile e; achghabh i na h-aire gu'm b' e a giulan fuar mi-thlusail r 'a fear bu choireach r 'a thoirt air falbh uaipe. Agus thug so na h-aire cho as-caoin, reasgach, mhi-dhiadhaidh, 's a bhuin i r' a companach. Bha i fo mhòr mhi-shuaimhneas le bhi cuimhneachadh air gach oidhche neo-shubhach 's a bha e, le osnaich, le deoir ghoirte, agus le caoidh mhuladaich, a chuir ise gu faoin, air bheag seadh, ged is ann air a leas a bha e gu caomhail g'a comhairleachadh fein agus na cloinne gu falbh leis. Seadh cha robh a bheag do na chuir i champar air am feadh a bha 'n eallach air a mhuin, nach d'thainig le maoim 'na beachd; gu h-àraidh bha mar theireadh e, Ciod a ni mi chum gu'n saorar mi? a' deanamh gnàth-ghàir na cluasaibh.

An sin thuirt i r'a cloinn, A chlann, tha sinn uile caillte, chuir mo ghiulan mi-chneasd air falbh ur n-athair: b'àill leis gu'n rachamaid leis, ach cha rachainnsa ann; agus cha mhò a cheadaich mi dhuibhse dol ann. Leis a sin a chluintinn, bhuail a' chlann am basan, agus dh'éigh iad falbh an déigh an athar. Och mo thruaighe! thuirt am màthair, b'fhearr leam gu'n robh sinn air falbh maille r'ar n-athair, bhitheamaid ni b'fhearr le sin a dheanamh na tha eagal orm a bhitheas sinn. Oir ged a bha mi roimhe so, gu h-amaideach, am barail gur ann o bheachd neo-iomchuidh air a' chùis, a dh'éirich gach iomaguin mu chunnart suas 'na inntinn; no gu'n robh e air tuiteam ann am mi-mhisnich air a shon; gidh-

eadh tha mi nis a' tuigsinn gur ann a bha iad ag éiridh o'n bharrachd eolais a fhuair e mu sholas na beatha; leis an deachaidh e as o dhochair a bhàis. An sin ghuil iad uile a rìthist, agus ghlaodh iad a mach, Mo thruaighe sinn!

Chunnaic a' Bhana-chriosduidh aisling an ath-oidhche; agus chunnaic i mar g'am biodh sgrìobhadh mòr air a sgaoileadh a mach fa comhair, anns an robh air a chuir sios a giulan, agus air leatha gu'n robh a peacaidh ag amharc anabharra duaichnidh. An sin ghlaodh i a mach gu h-àrd 'na codal, A Dhia, dean tròcair ormsa ta'm pheacach! Luc. xviii. 13; agus chual a cuid cloinne i.

An deigh so air leatha gu'm fac i dithis dhaoine ro-dhuaichnidh 'nan seasamh ri taobh a leapach, ag ràdh, ciod a ni sinn ris a' bhoirionnach so? oir tha i 'g eigh-each air son tròcair a dh' oidhche agus a làtha. Ma leigeas sinn air a h-aghaidh i mar tha i dol, caillidh sinn i mar chaill sinn a fear roimhe. Feumaidh sinn uime sin oidheirp a thoirt air a cuir o bhi smuaineach ciod a thig an deigh so, no falbhaidh i air eilthireachd a dh'aindeoin co theireadh e.

Mhosgail i gu grad suas ann am fallas mòr; bha i mar an ceudna air bhall-chrith; ach an ùine bheag thuit i a rithist 'na codal. Agus an sin air leatha gum fac i Criosduidh a fear, ann an ionad an aoibhneis, maille ri àireamh mhòr do shluagh neo-bhàsmhor, a seinn air clàrs-aich 'na lathair-san a shuidh air righ-chathair, agus bogha-frois mu cheann. Air leatha gu'n robh e cromadh a chinn le aghaidh ri làr, ag ràdh, Tha mi toirt mòr bhuidheachas do m' Thighearna an righ, air son gu'n tug e mi do'n àite so. An sin gu'n d'rinn iadsan a bha 'nan seasamh 'na làthair iolach mhòr, agus gun do sheinn iad le 'n clàrsaichibh. Ach cha b' urrainn aon neach a thuigsinn ciod a bha iad ag ràdh, ach Criosduidh agus a chòmpanaich.

Air an ath-mhaduinn, an uair a dh'éirich i, 's a rinn i ùrnuigh ri Dia, agus a bha i labhairt ri cuid cloinne, thainig buille cruaidh chum an doruis; ris an dubhairt i, Ma's ann an ainm Dhé a tha thu, thig a steach. Agus thuirt e, *Amen;* agus dh'fhosgail e 'n dorus; agus chuir e fàilt orra, ag ràdh, Sìth do'n tigh so. Le sin a ràdh, thuirt e, a Bhana-Chriosduidh, an aithne dhuit c'ar son

a thainig mi? An sin thainig rugha 'na gruaidh agus dh'fhàs i air chrith; bha fòs mòr dhéigh aic a thuigsinn co as a thainig e, agus ciod an gnothuch a bh' aige rithe. Thuirt e rithe, 's e Dìomhaireachd is ainm dhomh; tha mo chòmhnuidh maille riu-san a tha gu h-àrd. Tha e na iomradh far am bheil mise, gur miann leatsa dol chum an ionaid sin; agus mar an ceudna gu'm bheil thu mhothachail air an dochair a rinn thu do d'-fhear-pòsda, ann an cruadhachadh do chridhe an aghaidh a shlighe, agus ann an cumail do chloinne ann an aineolas. A Bhana-Chriosduidh, chuir an Dia tròcaireach mis a t-ionnsuidh a dh'innse dhuit, gu'm bheil e na Dhia ullamh gu maitheanas a thoirt seachad, agus a' gabhail tlachd ann an cionta a mhathadh. B'àill leis gu'm biodh, mar an ceudna, fios agad, teachd 'na fhianuis, co'-pairt a ghabhail d'a bhòrd, agus gu'm beathaich e thu le nithibh maith a theach, agus le oighreachd Iacob t'athar.

An sin tha Criosduidh a bha 'na fhear-pòsd agad, maille ri cuideachd gun àireamh d'a chòmpanaich, a' sìor dhearcadh air a' ghnùis sin a tha buileachadh beatha orrasan a chi e: agus bithidh aiteas orr' uile 'n uair a chluinneas iad fuaim do chos thar starsnaich an Athar.

Bha faitcheas mòr air a' Bhana-Chriosduidh 'n uair a chual i so, agus chrom i a ceann ri làr. Thuirt an taisbein rithe, Tha 'n so litir a thug mise t-ionnsuidh o Righ t'-fhir: mar so ghabh i 'n litir agus dh'fhosgail si i; agus bha a bòltrach ro-chùbhraidh. Bha i air a sgriobhadh ann an òr, agus 's e bu bhrigh dhi, "Gu'm "b'e toil an Rìgh gu'n deanadh i a reir mar rinn "Criosduidh a fear, a chionn gu'm b'e sin an doigh air "teachd chum a bhaile-san, agus gu'n gabhadh i comh-"nuidh am feasd 'na fhianuis-san le gairdeachas." Le so a leughadh bha i ann an aiteas ro-mhòr; agus thuirt i ris, Am bi thusa cho maith agus gu'n iomchair thu mise agus mo chlann leat, chum gu'n tabhair sinne mar an ceudna aoradh do'n Rìgh.

An sin thuirt an t-aoidhe rithe, 'S eigin gu'm bi an searbh air thoiseach air a' mhilis. 'S fheudar dhuit dol troimh chruaidh-chais, mar rinn e-san a chaidh air thois-each ort, chum dol a steach do'n bhaile neamhuidh. Air an aobhar sin chomhairlichinn duit a dheanamh mar rinn Criosduidh t'fhear. Imich chum an doruis chumhann a tha taobh eile a chòmhnaird ud, oir tha e

aig ceann na slighe san eigin duit imeachd; agus guidheam deadh shoirbheachadh leat. Chomhairlichinn duit mar an ceudna an litir sin a chuir a d' bhroileach, chum gu'n leugh thu fein agus do chlann i gus am bi i agaibh air 'ur meoghair, Oir is e na h-innte aon do na h-òrain is eigin duit a ghabhail am feadh a bhitheas tu ann an tigh so do chuairt: 's eigin duit cuideachd, a liuthairt aig ceann eile na slighe, Salm cxix. 55.

A nis air leam gu'n robh an seann duine so e-fein fo mhòr thiomadh am feadh a bha e 'g aithris an sgeula so dhomh. Ach thuirt e rìs rium, gu'n do ghairm a Bhana-chriosduidh a clann d'a h-ionnsuidh, agus thuirt i riu: A chlann, bha mise o chionn ghoirid, mar mothaich sibh, fo mhòr thrioblaid mu bhàs 'ur n-athar; cha'n e gu'm bheil ag sam bith agam mu shonas. Bha mòran iomaguin orm cuideachd mu m' chor fein agus m'ur cor-sa, ni tha mi an làn bharail gu'm bheil sinn a thaobh nàduir ro-thruagh. Tha fòs mo ghiulan d'ar n-athair na chruaidhchas agus na aobhar trioblaid do m' chogais; oir bha mi fein, agus thug mi oirbhse, bhi ro mhi-chneasda ris, agus dhiult sinn falbh leis.

Chuireadh a bhi smuaineach air na nithe sin as domh gu buileach, mar biodh air son bruadair a chunnaic mi'n raoir, agus a mhisneach a thug an duine so dhomh an diugh. Thigibh a chlann, agus cuireamaid sinn fein 'nar n-uidheam gu dol a dh'ionnsaidh an doruis, a tha treorachadh chum na dùthcha nèamhuidh; chum gu'm faic sinn ur n-athair, agus gu'm bhi sinn maille ris-san agus r'a chòmpanaich ann an sìth, a rèir gnàth an àite.

An sin bhris an gal air a' chloinn le h-aoibhneas, a chionn gu'n robh am màthair sa' bheachd sin: ghabh an coigreach a nis beannachd leo: agus thòisich iadsan ri deanamh air son an turuis.

Ach am feadh a bha iad a' deanamh deas, thainig dithis bhan a bha 'n am bana-choimhearsnaichean aca chum an doruis, agus bhuail iad: Ris an dubhairt i ceart mar thuirt i roimhe. Chuir so ìoghnadh air na boirionnaich; oir cha robh iad cleachdta ri leithid a chluinntinn uaipe: gidheadh thainig iad a stigh; ach feuch bha iad a deanamh deas chum an tigh fhàgail.

Mar so thôsich iad ri ràdh, a Bhana-Choimhearsnaich, ciod is ciall da so?

Fhreagair a Bhana-chriosduidh, agus thuirt i ris an

té bu shine dhiubh, d'am b'ainm Cion-cruadail, Tha mi gu falbh air turus. Bi'n Cion-cruadail so nighean an fhir a choinnich Criosduidh air mullach Bruthach na-h-éigin, agus leis am b'àill a thoirt air pilleadh le eagal nan leomhann.

*Cion-cruadail.* Ciod an turus air am bheil thu gu triall?

*Bana-chriosduidh.* Tha mi dol an deigh m'fhir; agus le sin a ràdh, bhrùchd i mach a caoineadh.

*Cion-cruadail.* Tha dòchas agam nach 'eil, a dheadh bhana-choimhearsnaich; guidheam ort air sgàth do chloinne, na toir buil cho neo-fhiachail asad fein.

*Bana-chriosduidh.* Cha 'n ann mar sin a bhitheas; theid mo chlann uile maille rium.

*Cion-cruadail.* 'S iongantach leam cionnus a thàinig sin a d' bheachd.

*Bana-chriosduidh.* Nam biodh tusa cho fiosrach 's a tha mise, cha 'n 'eil teagamh agam nach falbhadh tusa leam cuideachd.

*Cion-cruadail.* Ciod an t-eolas ùr so a fhuair thu, a tha gad' chuir am fiadh air do chàirdean, 'sa tha gad' bhuair-eadh gu dol taobh nach aithne dhuit?

*Bana-chriosduidh.* An sin thuirt a Bhana-chriosduidh rithe, Bha mi fo mhòr iomaguin o'n a dh' fhalbh m' fhear, ach 's e a tha cuir na h-urrad dhragh orm cho mhi-shuairce's a bha mi ris am feadh a bha e fo thrioblaid. Tha mi fein a nis mar bha e-san san àm sin; cha toilich aon ni mi ach falbh air chuairt. Bhruadair mi'n raoir gu'm faca mi e! O nach robh m'anam maille ris. Tha e a thàmh am fianuis Rìgh na tìre; tha e 'g ith agus ag òl aig an aon bhord ris; is companach do mhuinntir neo-bhàsmhor e; agus tha tigh comhnuidh air a thoirt da, ris nach 'eil an lùchairt is maisich air thalamh an coimeas ris ach mar dhùn-aolaich. 2 Cor. v. 1, 2,3, 4. Chuir Uachdaran an àite fòs fios orm, le gealladh gu'n gabh e rium ma ruigeas mi; bha theachdaire an so o chionn ghoirid, agus thug e litir chuiridh dhomh gu teachd. Agus le sin a ràdh, spion i'n litir as a broilleach, agus leugh i dhoibh i, agus thuirt i'n sin riu, Ciod a nis 'ur barail mu'n chùis?

*Cion-cruadail.* Tha agam fein barail amaideach uime. Air leam gur truagh am buaireadh a thainig ort fein agus air t'fhear dol a ruith a choilion cunnart gun fhios c'air son: 's cinnteach mi gu'n cuala tu an sàrachadh a

fhuair t'fhear na cheud oidheirp, mar dh' fheudas do choimhearsnach Ceann-laidir innseadh dhuit, oir bha e leis; seadh, agus Socharach cuideachd, gus nach dùraigeadh iad, o'n a bha iad glic, dol ni b' fhaide.

Chuala sin a thuilleadh air sin mar thachair e air na leomhain, Apolion, air Sgâile-bhàis, agus ioma ni a bharr orra sin. Agus cha'n e'n cunnart san robh e aig Fèill-an-diomhanais bu lughadh: oir ma bha e-san a bha 'na dhuine air a dheuchainn cho mòr, ciod ris am bi duil agad a thig riutsa nach 'eil ach ad bhoireannach bochd lag? Cuimhnich cuideachd air a cheathrar leanaban so, ciod a ni iad. Air an aobhar sin ged a bhiodh tu caoin-shuarrach umad fein, shaoilinn air ghaol do chloinne gu'm bu chòir dhuit fuireach aig an tigh.

Ach thuirt a Bhana-chriosduidh rithe, na teann ri m bhuaireadh: tha geall air a chuir a'm' laimh chum a bhuannachd, agus b'òiseach mi da rìreadh mar d' thugainn iunnsaidh air a chosnadh. Agus tha gach ni a dh' innis thu a b' ion domh duil a bhi agam ris air an t-slighe, cho fad o mhi-mhisneach a thoirt domh, 's gur ann a tha iad a' deachdadh dhomh gu'm bheil m' oidheirp ceart. 'S eigin gun tig an searbh roi'n mhilis, agus fàgaidh sin am milis ni's ro-bhlasda. Agus o nach ann an ainm Dhé a thàinig thu do m' thigh, mar labhair mi, guidheam ort bi ga fhàgail, agus na cuir tuilleadh dragha orm.

An sin thòisich Cion-cruadail r'a càineadh, agus thuirt i r'a bana-chompanaich Tròcair, fagamaid leatha fein i; cha'n 'eil meas aic aon chuid air ar cuideachd no air ar comhairle. Ach bha Tròcair san ioma-chomhairle ciod a dheanadh i, air son dà aobhar, *Anns a' cheud àite.* Bha truas aice ris a' Bhana-chriosduidh, agus air leatha gu'n rachadh i tamull leatha air a turus chum a comhnadh. *Anns an dara h-àite.* Dh'fhàs truas aice da h-anam fein, oir dhrùigh na thuirt a Bhana-chriosduidh oirre cho mòr, 's gu'n dubhairt i rithe fein, bithidh fathast tuille seanachais agam rithe; agus ma thuigeas mi gur i 'n fhirinn a bhios aice, falbhaidh mi leatha air fad. Agus thuirt Tròcair ri Cion-cruadail:

*Tròcair.* A Bhana-choimhearsnaich, thainig mi an so leat-sa sa' mhadainn a dh'fhaicinn na mnà so; agus o'n a tha i cur roimpe a dùthaich fhàgail, bheir mi sràid lea-

tha ris a mhadainn bhaoisgeil so, chum còmhnadh leatha ri a turus. Ach cha d'innis i dhi an dara aobhar.

*Cion-cruadail.* Ro mhath, tha mi faicinn gu'm bheil a rùn ortsa bhi t-oisich cuideachd: Ach thoir an aire dhuit fein na thrà: is usa fuireach á cunnart no teachd as 'n uair a théid sinn ann. Mar so phill Cion-cruadail dhachaidh; agus dh'fhalbh a Bhana-chriosduidh air a turus. Ach an uair a chaidh Cion-cruadail dhachaidh, chuir i fios air cuid da bana-choimhearsnaichibh, eadhon air Doilleir, air Cion-smuainichidh, air Guanaig, agus Aineolach: Agus an uair a thainig iad, thòisich i ri innseadh - dhoibh mu'n Bhana-chriosduidh, agus mu'n turus air an robh i air imeachd, Agus thuirt i mar so:

*Cion-cruadail.* A chionn gu'n robh mi sa' mhadainn air bheag r'a dheanamh, smuainich mi gu'n rachainn a dh' fhaicinn Bana-chriosduidh; 's an uair a rainig mi'n dorus, bhuail mi, mar is gnàth leinn; agus fhreagair i, Ma's ann an ainm Dhé a tha thu teachd, thig a stigh. Chaidh mi steach, an dùil gu'n robh gach ni mar bu chòir dha bhith: Ach an uair a chaidh, thuig mi gur h-ann a bha i ga deanamh fein agus a cuid cloinne deas chum am baile fhàgail. Dh' fheòraich mi dhi ciod bu chiall di, agus thuirt i rium gu'n robh a mhiann oirre falbh air chuairt mar rinn a fear. Dh'innis i mar an ceudna dhomh bruadar a chunnaic i, agus mar chuir Righ na dùthcha sam bheil a fear litir—chuiridh ga h-ionnsuidh chum dol ann.

An sin thuirt Aineolach, An saoil thu am falbh i?

*Cion-cruadail.* Falbhaidh gun teagamh, ge b'e ni a thachras di a rithist: oir shoilleirich mise dhi gach cunnart a thigeadh 'na caramh le sin a dheanamh; ach sann a chuir sin ni bu déine i chum a ghabhail os laimh. Oir thuirt i rium, Gu'm b'eigin do'n t-searbh bhi air thoiseach air a' mhilis: 'sa chionn leis a sin gu'm fàg e am milis ro-thaitneach.

*Doilleir.* Mo thruaighe a bhean bhochd dhall sin thuirt i; agus cha ghabh i rabhadh o àmhghar agus ànradh a fir? Shaoilinn fein nam biodh e-san an so a rìthist gu'm biodh e deonach fuireach tuilleadh aig an tigh, gun dol a choilion cunnart gun fhios c'ar son.

Thuirt Cion-Smuaineachaidh mar an ceudna, As a bhaile do gach òisich fhaoin mar tha ise; is maith an gnothuch bhi cuibhte dhiubh; oir nam fanadh i agus a

bhi 'sa bheachd sin, Cò a b' urrainn a fulang? Bhiodh i an dà chuid neo-aoidheil agus mi-chompanda: agus labhraidh i mu nithe nach toigh le aon neach glic iomradh chluintinn air: uime sin cha bhi duilichinn sam bith orm fein a chionn i dh'fhalbh: falbhadh i roimpe, agus gu ma fearr na thig na h-àite. Cha robh 'n saoghal riamh ceart o'n a bha sluagh cho iongantach air fheadh.

An sin thuirt Guanag, Leigeamaid dinn an seanachas so. Bha mi'n dé ann an tigh Mhacnuis, agus bha sinn cho cridheil sa b' fheaird sinn: Oir cò air leibh a bha ann uile, ach mi fein agus Miannach, agus triuir no chearthar eile: Bha againn ceòl agus damhsa, agus ioma culaidh shòlais eile: Ach mu'n àm so bha Bhana-chriosduidh agus a clann air an turus, agus chaidh Tròcair maille rithe; agus thòisich a Bhana-chriosduidh ri seanachis, agus thuirt i, A Thròcair, is sochair so ris nach robh duil agam, gu'm falbhadh tusa re tamuill leam air mo thurus.

*Trocair.* An sin thuirt a' chailin òg Tròcair, nan saoilinn gun b'ann a chum mo leas a bhitheadh e, cha phillinn tuilleadh chum a' bhaile.

*Bana-chriosduidh.* Ro mhaith ma ta, a Thròcair, gabh cuid do chunnairt leamsa: is maith a tha fhios agamsa ciod a dh'éireas duinn. Cha deanadh m'fhear malairt air an ionad sam bheil e air òr na Spàinne: Cha mhò chuirear idir cùl riutsa ged is ann air m' iarrtus a ruigeas tu. Tha'n Righ a chuir fios orms' agus air mo chloinn a' gabhail tlachd ann an tròcair. Osbarr ma dh'fhalbhas tu leinn, cuiridh mise muinntearas ort, agus bithidh tu ad sheirbhiseach againn. Gidheadh bithidh gach ni co'-ionann eadaruinn; a mhàin falbh leinn.

*Trocair.* Ach cionnus a bhios fios agam gu'n gabhar riumsa mar an ceudna? Nam faighinn an gealladh o aon gam b' aithne e, cha diultainn falbh; nan deanta mo chòmhnadh, leis-san is urrainn e, rachainn air m' aghaidh ge b'e air bith cho dochdair 's a bhiodh an t-slighe.

*Bana-chriosduidh.* Ro mhaith, a Thròcair ghràdhach, innsidh mise dhuit ciod a ni thu: Falbh leamsa gus an ruig sinn an dorus cumhann, agus ni mis an sin am barrachd fiosrachaidh umad; agus mar faigh thu misneach chum dol air t'aghaidh, an sin bithidh mise deonach gu'm pill thu: ni mi mar an ceudna coi-leasachadh riut air

son a chuidich a tha thu deanamh dhomh fein agus do m' chloinn air an t-slighe.

*Trocair.* Ma ta theid mi air m'aghaidh, agus chi mi ciod a thachras domh: agus gu'n deonaicheadh Dia dhomh gu'm bi mo chrannchur san àite sin, mar iadsan is caomh le Righ nam flaitheas.

Bha gairdeachas air a' Bhana-chriosduidh, cha'n ann a mhain a chionn gun robh baña-chompanach aic air an t-slighe, ach a chionn gu'n do chuir i impidh air an nighinn so spéis a thoirt d'a slainte shiorruidh fein. Mar so dh'imich iad le chéile, agus thoisich Tròcair ri caoineadh. An sin thuirt a Bhana-chriosduidh rithe, a phiuthar c'ar son a tha thu gul?

*Trocair.* Mo thruaighe! thuirt i, Cò air nach biodh bròn, smuaineach air a' chùis, mar tha mo chàirdean truagh ann an cor cunnartach sa' bhaile pheacach a dh'fhàg sinn: agus tha e cuir an tuilleadh trioblaid orm nach 'eil neach sam bith ann a sheolas doibh an cunnart anns am bheil iad.

*Bana-chriosduidh.* Buinidh bhi tiom-chridheach do luchd-cuairte; agus tha iomaguin orts' air son do chàirdean mar bha air Criosduidh mu'n d'fhàg e mise; bha bròn air a chionn nach éisdinn-sa ris; ach thaisg a Thriath fein agus ar Triath-ne a dheoir suas 'na shearraig, agus tha thus' agus sinne a' buain an toraidh agus an sochair. Tha dòchas agam a Throcair, nach bi na deoir sin agadsa càillte; oir thuirt an fhìrinn, " Gu'm buaineadh iadsan a chuireadh le deuraibh le gairdeachas. Agus e-san a théid a mach agus a ghuileas, ag iomchar rogha sil, gu cinnteach thig e aris le gairdeachas, aig iomchar sguab." Salm cxxvi. 5, 9. An sin thuirt Tròcair,

Ma's deònach leis an Ard-Rìgh e,
  Mo stiùradh anns gach càs;
A's mo thoirt chum a thulaich naomh,
  Le chumhachd, a's le ghràs.

'S na leigeadh e leam uair sam bith,
  Claonadh o'n t-slighe chòir;
Ach deanadh e mo chumail suas,
  An cian a bhios mi beò.

Is cruinnicheadh e na dh'fhàg mi m' dhéigh,
  Gu thoil, gun deanar leo;
'S thoirt orr' a ghuidh gum bi iad leis;
  'S an gabhail suas chum glòir.

Lean mo sheana chompanach air a naigheachd, agus thuirt e, An uair a thainig a Bhana-chriosduidh chum Slochd-na-mi-mhisnich, thòisich i ri eagal a ghabhail; oir thuirt i, 's e so an slochd a theab cuir as do m' chaomh fhear-posda. Chunnaic i, a dh' aindeoin àithn an Righ chum a chàramh, gun robh e pailt na bu mheasa na bha e roimhe: agus dh'fheòraich mi dheth an robh e mar sin? Thuirt e rium gun robh; agus gun robh mòran a gabhail os laimh a bhi nan seirbhisich aig an Righ, agus a ròidean mòr a charamh, a tha toirt aolaich agus salachair d'a ionnsuidh, an àite chlach; agus a tha leis a sin g'a mhilleadh, an àit' a chàramh. Sheas a Bhana-chriosduidh agus a clann aig bruaich an t-sluichd; ach thuirt Tròcair, Thugamaid oidhearp air dol thairis; ach a mhain bitheamaid faicilleach. An sin ghabh iad sàr-bheachd air a chlacharan, agus chaidh iad san turrachdail thairis.

Ach is ro-bheag a bha eadar a' Bhana-chriosduidh agus a bhi ann uair no dha. Ach cha luaithe thainig iad thairis na chual iad guth ag ràdh riu, *Is beannuichte ise a chreid; oir coilionar na nithe a labhradh rithe leis an Tighearna.*

An sin dh'imich iad a rithist air an aghaidh, agus thuirt Tròcair rithe, Nam biodh na h-urrad bharantais agamsa gu'n gabhta rium aig an dorus chumhann 'sa th' agadsa, shaoilinn nach cuireadh Slochd-na-mi-mhisnich eagal orm.

Thuirt a' Bhana-chriosduidh rithe, tha t'aobhar eagail fein agadsa, agus tha sin agamsa cuideachd: agus cha'n eagal nach bi ni's leoir do aobhar gearain againn uile m'an ruig sinn ceann na h-uidhe.

Oir cha 'n ion a bhi ann am barail, gum bi sluagh air am bheil a rùn glòir cho àgmhor fhaotainn 's a tha sinne; agus ris am bheil na h-urrad farmaid air son an t-sonais sin 's tha ruinne, nach tachair riu iomadh culaidh-eagail, rioba, agus gach cruaidh-chas, a dh'fheudas iadsan air am beag sinn a chuir 'n ar caramh.

An sin dhealaich sinn, agus cha d' aithris e tuilleadh ga sgeula dhomh. Uime sin air leam gum faca mi am aisling, gu'n deachaidh a Bhana-chriosduidh, Tròcair agus a chlann suas chum an doruis: agus an uair a thainig iad, chuir iad an comhairle r' a chéile cia mar dheanadh iad, agus ciod a theireadh iad ris-san a dh'fhos-

gladh an dorus doibh. Shònraich iad a nis, o'n is i a Bhana-chriosduidh bu sheinne gu'm buaileadh ise, agus gun labhradh i air son chàich chum am faighinn a stigh. Mar sin thòisich i ri bualadh, agus mar rinn a fear, bhuail i a rìs agus a rìs. Ach an àite aon neach a thoirt freagradh dhoibh, 's ann air leo gun cual iad madadh garg coin a' comhartaich a teachd d' an ionnsuidh; agus chuir so eagal air na boirionnaich agus air a chloinn. Cha mhò bha chridhe aca, re seal, bualadh a rìthist, air eagal gun tugadh an cù ionnsuidh orra. Bha iad a nis air an cùradh gu geur gun fhios aca ciod a b'fhearr dhoibh a dheanamh. Cha robh chridhe aca leis a chù bualadh, cha mhò bha chridhe aca na rachadh air an ais m'am faiceadh an dorsair iad, agus gun gabhadh e mìothlachd riu. Ach mu dheireadh chuir iad rompa bualadh, agus sin ni bu treise na rinn iad roimhe. An sin thuirt an dorsair, Cò tha 'n sin? An so sguir am madadh a chomhartaich riu, agus chaidh an dorus fhosgladh.

An sin rinn a Bhana-Chriosduidh ùmhlachd gu làr dha, agus thuirt i ris, Na biodh corruich air ar Tighearna r'a bhan-òglaichibh, a chionn gun do bhuail sinn aig a dhorus àluinn. An sin thuirt an dorsair, Cia as a thainig sibh? agus ciod a b'àill leibh fhaotainn?

Freagair a Bhana-chriosduidh, agus thuirt i, Thainig sinne as an aon àite ri Criosduidh, agus air a ghnothuch cheudna; eadhon mu 's toil leats' e, gu'n gabhar a stigh sinn air an dorus so, chum faighinn air an t-slighe a tha treorachadh chum a bhaile nèamhaidh. Agus thuirt i a thuilleadh ris, gum b'ise bha aon uair na mnaoi aig Criosduidh, a tha nis a chòmhnuidh san dùthaich nèamhaidh.

Nuair a chual an dorsair sin bha ioghnadh air agus thuirt e, Am bheil ise a nis air a turus, a bha • cheann ghoirid cho fuathach mun dòigh sin? An sin chrom i a ceann, agus thuirt i, Tha, agus mo chlann bheag cuideachd.

An sin ghabh e air laimh i, agus thug e steach i agus thuirt e, "Ceadaichibh do chloinn bhig teachd am ionnsuidh;" agus le sin a ràdh dhuin e an dorus. Le so a dheanamh, thug e àithne do dh'fhear ciùil, a bha gu hàrd, ceol a sheinn do Bhana-chriosduidh le h-iolaich, le

fuaim trompaid, a' deanamh gàirdeachais. Fhreagair an duine agus sheinn e le ceol ladurra ro-bhinn.

Ach bha Tròcair bhochd fad na h-ùine so na seasamh a muigh, air bhall-crith agus ag eigheach, air eagal gun do chuireadh air cùl i. Ach an uair a fhuair an te eile agus a clann a stigh, thòisich i ri eadar-ghuidhe a dheanamh as leth Tròcair.

*Bana-chriosduidh.* An sin thuirt i, A Thighearna, tha bana-chompanach agam a tha na seasamh a muigh, a thainig an fheadh so air a cheart ghnothuch air an d'thainig mise: Aon a tha fo mhor mhi-mhisnich: a chionn, air leatha, gu'm bheil i air tighinn gun chuireadh; am feadh a fhuair mise cuireadh teachd o Righ m'fhir.

A nis bha Tròcair ro neo-fhoighidneach leis mar bha i na seasamh aig an dorus: uime sin cha do leig i le bana-chompanaich a sgeul uimpe aithris air fad, aig a ro chruaidhead 's a bhuail i an dorus. Bhuail i e cho laidir 's gun do chlisg an tè bha stigh. An sin thuirt an dorsair, Co tha'n sud? Agus fhreagair a Bhana-chriosduidh, Is i mo bhana-charaids' a th' ann.

Le sin a chluintinn, dh'fhosgail e'n dorus, agus sheall e a mach; ach bha Tròcair san àm so air tuiteam seachad na neul; oir thainig laigsinn orra, le eagal nach rachadh an dorus fhosgladh dhi.

An sin rug e air a laimh, agus thuirt e rithe, A chailin, éirich.

Och! thuirt i, tha mi ro-lag; 's gann a tha beatha annam. Ach a deir e, gun dubhairt aon àraidh, 'N tra lag air m' anam an taobh a stigh dhiom, chuimhnich mi air an Tighearn, agus thainig m' ùrnuigh a d' ionnsuidh gu d' theampull naomh, Ion. ii. 7. Na biodh eagal ort, ach seas suas, agus innis domhsa c'ar son a thainig thu 'n so.

*Tròcair.* Thainig mi gun chuireadh, cha'n ionann 's mar thachair do Bhana-chriosduidh. Bha a cuireadh-sa o'n Righ, ach cha robh agams' ach cuire uaipe-sa. Uime sin bha mi cho dàna.

An d'iarr i ort teachd leatha chum an àite so?

*Tròcair.* Dh' iarr i; agus thainig mi, mar tha mo Thriath a faicinn; agus ma tha bheag do ghràs, no do mhaitheanas peacaidh r'a sheachnadh, guidheam ort gum faigh do bhan-oglach cuibhrionn diubh.

An sin ghabh e a rìs a làmh, agus threoraich e gu folll a stigh i, agus thuirt e, Tha mi guidhe as an leth-san uil' a chreideas annam, ge b'e seol air an tig iad am ionnsuidh. An sin thuirt e riusan a bha 'nan seasamh a làthair, thugaibh ni-eigin d'a h-ionnsuidh, cum gun cuir fhàileadh a laigsinn air falbh ; agus thug iad bad do luibhean chùbhraidh dhi, agus dh' ath-bheothaich i.

Bha a nis a Bhana-chriosduidh, a clann, agus Tròcair air an gabhail a stigh leis an Tighearn a th' aig ceann na slighe, agus labhair e gu caoimhneil riu. An sin thuirt iad a bharrachd ris, tha sinn dubhach air son ar peacaidh, agus tha sinn ag iarraidh maitheanas air ar Triath air an son, agus an tuilleadh fiosrachaidh mu ni's còir dhuinn a dheanamh.

Dheonaich mi maitheanas duibh, deir e, an guth agus an gniomh ; an guth le gealladh air maitheanas : an gniomh leis a mhodh air an d' fhuair mi e. Gabhaibh a cheud chuid o m' bhilibh le pòg, agus an ni eile mar dh' fhoillsichear e. Dàin. i. 2. Eoin xx. 20.

A nis chunnaic mi am aisling, gun do labhair e iomadh deadh fhocal riu, leis an robh iad ro ait. Thug e suas iad gu bràidhe a gheata, agus nochd e dhoibh an gniomh a bha r' an saoradh ; agus thuirt e riu gun rachadh sin a leigeadh ris doibh air an t-slighe chum sòlas a thabhairt doibh.

Le so a ràdh dh'fhàg e re tamuill bhig iad ann an seòmar làir, far an do thòisich iad air còmhradh ri chéile : Agus mar so thionnsgain a Bhana-chriosduidh, O Thighearna ! 's aoibhneach mi gu'n d'thainig sinn an fheadh so !

*Tròcair*. 'S maith is còir dhuit sin : ach tha 'm barrachd aobhair gairdeachais agamsa na th' aig aon neach eile.

*Bana-Chriosduidh*. Shaoil leam aon uair, an trà bha mi 'm sheasamh aig an dorus, agus nach robh neach a' tighinn ga fhosgladh, gun robh ar saothair uile caillte, gu h-àraidh 'n uair a rinn am madadh gràineil ud na h-urrad chomhartaich ruinn.

*Tròcair*. Ach 'se eagal bu mhò a bh' ormsa, 'n uair a chunnaic mi gun do ghabh e sibhse a steach, 's gun deach mis fhàgail a muigh, Gur e air leam, gun robh e nis air a cho'-lionadh, Gum biodh dithis bhan a' bleith còlath, gun gabhar a h-aon aca, agus gum fàgar an aon

eile. Mat. xxiv. 41. 'S beag a bh'eadar mi agus a glaodhaich amach, Gun robh mi caillte?

Agus bha sgàth orm bualadh tuilleadh; ach an uair a sheall mi suas, 'sa chunnaic mi an sgrìobhadh a bha os ceann a gheata, ghlac mi misneach. Air leam gum b' eigin domh an darna cuid bualadh no bhi caillte gu tur. Mar sin bhuail mi, ach leis mar bha mi cho iomaguineach, cha'n aithne dhomh cia mar rinn mi e.

*Bana-chriosduidh.* Nach urrainn duit innseadh cia mar bhuail thu? Gu deimhin bha do bhuillean cho durachdach, 's gun tug am fuaim orm clisgeadh: air leam nach cuala mi a leithid riamh. Shaoil mi gun tigeadh tu stigh le ainneart, no gun glacadh tu'n rioghachd le lamhachas làidir. Mat. xi. 12.

*Tròcair.* Mo thruaighe! cò bhiodh am àite nach deanadh mar sin? Chunnaic thu gun robh an dorus air a dhruideadh orm, agus gun robh madadh garg dlù dha. Cò ma ta a bhiodh co meath-chridheach 'sa bha mise nach buaileadh le'n uile neart? Ach ciod a thuirt mo Thighearna ri m' ladurnas? An robh diom air rium?

*Bana-chriosduidh.* An uair a chual e 'm farum a rinn thu, rinn e smèide gàire: tha mi'm barail gun do thaitinn na rinn thu gu math ris, oir cha robh coslas mìothlachd sam bith air. Ach 's ioghnadh leam gu'm bheil e gleidheadh cù cho coimheach garg ris a mhadadh ud: Nam biodh fios agam e bhi ann, cha bhiodh do mhisnich agam na thigeadh 'na charamh. Ach o'n a tha sinn a nis a stigh, tha mi toilichte mar thachair.

*Tròcair.* M'as toil leat e, feoraichidh mise dheth c'ar son a tha e gleidheadh cù cho mìobhail ris a mhadadh ud: Tha dochas agam nach gabh e gu h-olc e.

Dean sin, thuirt a chlann, agus earalaich air a chrochadh; oir tha eagal oirnn gu'n gearr e sinn 'n uair a dh'fhalbhas sinn.

Agus thainig e a nuas d'an ionnsuidh, agus thuit Tròcair sios 'na fhianais le h-aghaidh ri làr, agus rinn i aoradh, agus thuirt i, Gabhadh mo Thighearna a nis ris an iobairt mholaidh a bheir mi dha a thig a mach á dorus mo bheoil.

Agus thubhairt e rithe, Sìth gun robh dhuit, Seas suas. Ach bhuanaich i air a h-aghaidh, agus thuirt i, Is ceart thusa, O Thighearna, 'n uair a thagram riut: gidheadh ceadaich dhomh labhairt riut mu thimchioll do

bhreitheanais. Ier. xii. 1. C'arson a tha thu gleidheadh madadh cho garg dlù air an dorus; cuiridh sealladh dheth eagal air mnathaibh agus air cloinn mar tha sinne, ionnus gum bi iad ullamh gu teicheadh air falbh leis an eagal?

Fhreagair e i ag ràdh, Cha mhis idir sealbhadair a' choin sin; tha e fo chuibhreach air fearann duin' eile, cha 'n 'eil ach mo luchd-cuairte-sa a' cluinntinn a chomhartaich: Buinidh e do'n daingneach a chi sibh thall ud, ach 's urrainn da teachd gu ruig bun a bhalla so. Is iomadh fear-cuairt bochd air an do chuir e eagal o olc gu ni 's fearr, le gharbh dhonnalaich. Cha 'n ann o aon rùn maith dhomhsa no dh'aon neach a bhuineas domh a tha e ga ghleidheadh, ach a chum gu'n cumadh e an luchd-cuairt o theachd am ionnsuidh, 'sa chum gu'm bi eagal orra teachd a bhualadh aig a' gheata, chum gum faigh iad a steach. Bhris e air uairibh a mach, agus bheubainich e cuid diubhsan a b' ionmhuinn leam; ach tha mi giulan leis san àm gu foighidneach. Tha mi mar an ceudna a' deanamh comhnadh tràthail ri m' luchd-turuis, chum nach toirear tharais iad da laimh, chum e dheanamh na b'àill leis riu. Ach! shaoilinn, m' aon shaorta, gum biodh na h-urrad fhiosrachaidh agad roi-laimh 's nach cuireadh madadh eagal ort.

Is fearr leis an deoradh a tha sireadh na déirce o dhorus gu dorus, no a dhèirc a sheachnadh, dol fo mheachainn donnalaich, comhartaich, agus theagamh teumadh coin cuideachd; agus an cum cù ann an lios fir eile, a tha mise toirt air a chomhartaich tionndaidh mach chum buannachd mo luchd-cuairte, aon neach o theachd am ionnsuidh? Saoraidh mi iad o na leomhainnibh, agus m'aon ghràidh o neart a' mhadaidh.

*Tròcair.* An sin thuirt Tròcair, Tha mi 'g aideachadh m' aineolais: Labhair mi mu ni nach do thuig mi: Tha mi 'g aideachadh gu'm bheil thu deanamh gach aon ni gu ro cheart.

*Bana-chriosduidh.* An sin thòisich a' Bhana-chriosduidh air labhairt mu'n turus, agus a' feòraich mu thimchioll na slighe. Bheathaich e iad, agus nigh e 'n cosan, agus chuir e iad ann an slighe a chos-cheuman, a reir mar bhuin e r'a fear roimhe. Chunnaic mi an sin am aisling gun d'imich iad air an t-slighe, agus bha'n latha freagarrach dhoibh.

An sin thòisich a' Bhana-chriosduidh ri gabhail an òrain so,

'S beannaicht' an là a thoìsich mi,
  An turus so le buaidh :
Is beannaichte mar sin gu 'n robh,
  Am fear a chuir e 'm chluais.

B' fhad bha mi fòs mu'n d'inndrinn mi,
  Air beatha dhiadhaidh chòir,
Ach tha mi nis le m' uile neart,
  A' triall innte fadheoigh,

Ar deoir gu aiteas chaochail thu,
  'S gu earbs' ar n-eagal phill :
Gun nochd' mar bha as toiseach fòs
  Mar bhios sinn aig ar crìch.

A nis bha air taobh eile a bhalla, a dhruid a stigh an t-slighe air an robh a' Bana-chriosduidh agus a cuideachd ag imeachd, lios, a bhuineadh dha-san aig an robh madadh na donnalaich, m'an do labhradh roimhe. Agus bha meanglain cuid do na craobhaibh meas a' lùbadh thar a bhalla ; agus air do'n mheas a bhi taitneach do'n t-sùil, bha iadsan a bha dol seachad g'an tional agus g'an ith-eadh chum an cron. Mar sin bha clann na Bana-chriosd-uidh, mar is tric le cloinn a dheanamh, ag amharc le tait-neas air a mheas, agus dh'ith iad cuibhrionn deth. Bha 'm màthair gan cronachadh a chionn sin a dheanamh ; ach bha iadsan ris.

Tha sibh a dol am mearachd, a chlann, thuirt i, oir cha bhuin am meas sin duinne : Ach cha robh fios aice gu'm bu leis an nàmhaid e ; oir nam bitheadh, cha bu bheag a h-eagal. Ach chaidh sin seachad, agus dh'imich iad air an turus.

Air dhoibh a nis a bhi tamull beag air falbh, chunnaic iad dà fhear ro dhuaichnidh a' teachd nan cò-dhail. Le sin fhaicinn chòmhdaich na boirionnaich iad fein le 'n gnùis-bhrataibh, agus lean iad air an turus ; agus bha chlann rompa ; ach thachair iad air a chéile. An sin thainig na fir a choinnich iad gu neo-sgàthach 'nan coinn-eamh mar gu'm biodh iad a' dol gam pògadh : ach thuirt a Bhana-chriosduidh riu, iad a dh' fhuireach air an ais, no iad a dhol seachad gu sàmhach mar bu chòir dhoibh. Ach thug iad cluas-bhodhar do na thuirt i, agus thòisich iad ri breth orra ; chuir so corruich air a Bhana-chriosd-uidh, ionnus gun tug i beum dhoibh. Rinn Tròcair mar an ceudna gach ni a dh' fheud i chum an seachnadh.

Thuirt iad riu a rìs iad a sheasamh air an ais, agus gun dragh a chur orra-san, a chionn nach robh airgiod aca r'a chall, do bhrìgh nach 'eil annainn ach luchd-turuis mar a chi sibh, 's a tha teachd beò air tabhartas ar caird-ean.

*Daoine.* An sin thuirt fear dhiubh riu, cha 'n e ur n-airgiod a tha dhìth oirnn, ach sann thainig sinn a dh' inns-eadh dhuibh mu dheonaicheas sibh aon iarrtus beag a leigeadh leinn, gun dean sinn nar boirionnaich sibh gu siorruidh.

*Bana-chriosduidh.* Thuig a Bhana-chriosduidh ciod a bha dhìth orra, agus thuirt i riu, Cha tabhair sinn aon chuid èisdeachd no gèill duibh 's na tha sibh ag iarruidh. Tha sinn an cabhaig, agus cha'n fheud sinn moille dhean-amh ; uime sin leigibh leinn imeachd. An sin thug i fein agus a cuideachd an ath-ionnsuidh air falbh uatha ; ach cha leigeadh iad leo.

*Daoine.* Cha dean sinne, thuirt iad, coire sam bith dhuibh a thaobh 'ur beatha; is ni eile a b'àill lein fhaot-ainn.

*Bana-chriosduidh.* Thuirt a Bhana-chriosduidh riu, B'àill leibh ar faotainn eadar chorp agus anam ; oir tha fios agam gur ann air son sin a thainig sibh, ach s' fear leinne am bàs fhaighinn ann an so, no gèilleadh dhuibh, ni a chuireas sinn ann an cunnart an deigh laimh. Le sin a ràdh, ghlaodh iad le chèile gu h-àrd, Mort, Mort, agus chuir siad iad fein fo dhion an reachd sin do bhoir-ionnaich, Deut. xxii. 25, 26, 27. Ach thug na daoine sior ionnsuidh orra, chum buadhachadh 'nan aghaidh. Air an aobhar sin dh'éigh iad a rìs. Ach a chionn nach robh iad ach goirid air falbh o'n gheata, chual iad an glaodh 'n uair a bha iad gan sàrachadh, agus air dhoibh guth na Bana-chriosduidh aithneachadh, thainig iad le cabhaig d'an ionnsuidh. Ach mun àm an d-thainig iad san fhradharc, bha na mnài air an cruaidh dheuchainn; bha chlann mar an ceudna a' sior chaoine. An sin thuirt e-san a thainig gu'n còmhnadh ris na daoine mi-chneasta sin, Ciod e so a tha sibh a' deanamh ? Am b' àill leibh a thoirt air sluagh an Tighearna dol am mear-achd ? Thug e cuideachd iunnsaidh air an glacadh, ach dh' fhàg iad e, thar a bhalla do lios an fhir gam buineadh am madadh ; agus bha'n cù gan dion. Thainig am fear-cobhair so far an robh na mnài, agus dh' fhiosraich e

dhiubh cionnus a bha iad? Buidheachas do d' Righ-se thuirt iad, tha sinn a nis gun aobhar gearain, ach ghabh sinn beagan eagail. Tha sinn mar an ceudna ad chomain-se air son teachd gar còmhnadh, no bheireadh iad buaidh oirnne.

*Fear-cobhair.* Thuirt am Fear-cobhair riu, B'ioghnadh leamsa, 'n uair a fhuair sibh gabhail ruibh co math aig a gheata gu h-àrd, air dhiubh fios a bhi agaibh nach robh sibh fein ach lag, nach d'asluich sibh gu'n cuireadh an Tighearna fear-iùil leibh; an sin dh' fheudadh sibh an cunnart agus an trioblaid so a sheachnadh; oir dheonaicheadh e dhuibh e.

*Bana-chriosduidh.* Mo thruaighe! arsa Bhana-chriosduidh, bha sinne cho toilichte leis a chaoimhneas a fhuair sinn, 's nach robh guth againn air aon chunnart a bha romhainn. A bharr air sin, co shaoileadh gum biodh daoine cho mallaichte cho dlù air lùchairt an Righ? Gu deimhinn bu mhath dhuinne gum bitheamaid air iarruidh aon a chuir leinn: ach 's ioghnadh leam nach do chuir ar Tighearn e fein aon ann, o'n a bha fios aige gun robh sin feumail!

*Fear-cobhair.* Is math an t-àit a gheibhear ni a chionn iarruidh; oir ma thairgear ni, 's tric leis nach bi ach beag meas air; ach an uair a mhothaichear gu'm bheil ni a dhìth air neach, bithidh meas air an sin, agus iarrar an deigh sin e. Nam builicheadh an Tighearna Fear-stiuiridh oirbhse, cha bhiodh sibh san àm a' caoi na dìchuimhn a rug oirbh a chionn nach d'iarr sibh e, mar tha aobhar agaibh an dràsda so dheanamh. Mar so tha gach ni ag oibreachadh a chum 'ur math, agus gur deanamh faicilleach.

*Bana-chriosduidh.* Am pill sinn a rìs chum an Tighearna, a dh' aideachadh ar n-amaideachd agus a dh' asluchadh aoin?

*Fear-cobhair.* Cuiridh mis an cèill da mar tha sibh ag aideachadh ur n-amaideachd: Agus cha ruig sibh a leas dol air 'ur n-ais; oir gheibh sibh pailteas anns gach ionad chum an tig sibh; oir cha 'n 'eil uireasbhuidh sam bith dhiubh sin aig gach ionad tàimh a dh'ulluich mo Thighearna, chum luchd-turuis a ghabhail a stigh. Ach mar a thuirt mi, 's math leis gun iarrar na nithe sin a dheanamh air an son. Esec. xxxvi. 37. Agus 's olc an

ni nach fiu iarruidh. An uair a thuirt e mar so, phill e air ais, agus dh' imich iadsan air an turus.

*Trócair.* An sin thuirt Tròcair. Nach grad an caochladh a thainig oirnn ! bha mi meas gun robh sinn as gach gàbhadh, agus nach biodh aobhar againn bròn tuilleadh a dheanamh.

*Bana-chriosduidh.* Feudaidh do neo-chiontachd do leith-sgeul a ghabhail ; ach tha e dhomhsa ni's ciontaiche, a thaobh gum faca mi an cunnart so mu'n d' fhàg mi an tigh, 's gidheadh nach d' rinn mi air a shon far am faotainn. Tha mi gu mòr sa' choire.

*Trócair.* Cionnus a bha fios agad air so mu'n d' fhàg thu 'n tigh ? Innis sin domhsa, guidheam ort ?

*Bana-chriosduidh.* Innsidh mise sin duit : M'an do charaich mi as mo thigh fèin, bhruadair mi m'an ni so ; oir air leam gum faca mi dithis fhear anabharra coltach ris an dithis ud, 'nan seasamh ri taobh mo leapach, a' socruchadh mar bhacadh iad mo shaoradh : innsidh mi dhuit na ceart fhocail a thuirt iad : Thuirt iad, Ciod a ni sinn ris a Mhnaoi so ? oir tha i 'g èigheach a la agus a dh'òidhche air son maitheanais; ma leigeas sinn leatha dol air a h-aghaidh mar so, caillidh sin i mar chaill sin a fear roimhe. Bu chòir dha so mis a chuir air m'fhacill, agus cobhair iarruidh far an robh e ri fhaotainn.

*Trócair.* Leis mar thachair sa' chùis so, feudaidh sinn ar neo-iomlaineachd fein a thoirt fainear ; agus ghabh ar Tighearn am fàth so air saoibhreas a ghràis fhoillseachadh ; oir dheonaich e-san dhuinn, gun iarruidh, caoimhneas ro mhòr : agus o dheagh-ghean fein, shaor e sinn as an laimh-san bu treise gu mòr na sinne.

Air dhoibh a bhi mar so a' cainnt r'a chèile tharruinn iad dlù do thigh a bh' air an t-slighe, a chaidh a thogail chum aoidheachd a thabhairt do luchd-turuis mar a chi sibh ni's soilleire sa cheud earrainn do'n leabhar so. 'San uair a thainig iad chum dorus tighe an Fhirmhìnichidh, chual iad bruidhinn mhòr a stigh : dh' èisd iad, agus air leo gun robh ainm na Bana-chriosduidh ga luaidh. Oir bha iomradh air thoiseach orra gu'n deachaidh i fein agus a clann air eilthireachd. Agus bha so ni bu taitniche leo a chionn gun cual iad gur i bean Chriosduidh a bh' ann, a bha cho mòr an aghaidh a fir a dh' fhalbh air chuairt. Uime sin sheas iad agus chual iad an sluagh maith a bha stigh a' moladh na té is beag a

mheas iad a bhi aig an dorus. Fa dheireadh, bhuail i aig an dorus mar rinn i aig a gheata roimhe. Agus an uair a bhuail i, thainig Cailin òg d'am b'ainm Neo-chiontas, a dh' ionnsuidh an doruis, agus dh' fhosgail i e, agus feuch bha dà bhoirionnach 'nan seasamh aige.

*Cailin.* Thuirt i riu, Cò ris bu mhiann leo labhairt san àite sin?

*Bana-chriosduidh.* Tha sinn a' tuigsinn gur ionad so a tha chum aoidheachd a thoirt do luchd turuis, agus tha sinne 'nan àireamh sud; uime sin guidheam ort a cheadachadh dhuinn co-pairt fhaighinn do na nithibh air son an d' thainig sinn san àm; oir 's e'm feasgar a th' ann, agus cha'n 'eil sinn deonach triall ni's faide an nochd.

*Cailin.* C' ainm a their mi ruibh, chum gun innis mi do m' Thighearn a steach e?

*Bana-chriosduidh.* 'S e m' ainmse Bana-chriosduidh; bean an fhir-chuairt a thainig air an turus so roimhe, agus is iad sin a chearthar mac. 'S i 'mhaighdeann so mo bhana-chompanach, agus tha i fòs ag imeachd air a turus.

*Cailin.* An sin ruith i steach, agus thuirt i riu-san a bha stigh, Cò shaoileas sibh a th' aig an dorus? Tha a Bhana-chriosduidh, agus a clann, agus a bana-chompanach, ag iarruidh biatachd an so. An sin rinn iad gàir aoibhinn, agus chaidh iad ga innseadh d' am maighstir. Thainig e chum an doruis, agus an uair a chunnaic e i, thuirt e, An tusa a Bhana-chriosduidh a dh' fhàg Criosduidh 'na dhéigh, 'n uair a ghabh e air fein caithe-beatha fir-chuairte?

*Bana-chriosduidh.* Is mis a bhean a bha cho cruaidh-chridheach, 's gun do chuir mi an suarachas amhghaire an agus cruaidhchasan m'fhir, 's a leig leis falbh air a thurus 'na aonar, agus is iad sin a chearthar chloinne; ach tha mi fein a nis mar an ceudna air teachd; oir tha mi am barail nach 'eil aon slighe ceart ach i so.

*Fear-teagaisg.* Anis tha e air a choilionadh an ni a tha sgrìobhta mu'n fhear a thuirt r'a mhac, Imich agus oibrich an diugh am fhìon-lios; agus thuirt e ri athair, Cha téid; ach 'na dheigh sin, air dha aithreachas a ghabhail, dh'imich e. Mat. xxi. 28, 29.

*Bana-chriosduidh.* An sin thuirt i, Gu ma h-amhuil a bitheas e, *Amen.* Gun deanadh Dia fior annams e, agus deonaich dhomh gum faighear mi fadheoidh leis-san ann an sìth gun smal agus neo-lochdach.

*Fear-teagaisg.* Ach c' arson a tha thu ad' sheasamh aig an dorus? Thig a stigh, a nighean Abrahaim, bha sinn ag iomradh ort an ceart uair, oir chuala sinn roimhe gun d' imich thu air do thurus. Thigibh, a steach a chlann; thig a steach, a mhaighdinn; mar so thug e steach uile iad.

'S an uair a thainig iad a stigh, chaidh a ràdh riu suidhe, agus fois a ghabhail: 's an uair a rinn iad mar sin, thainig iadsan a bha frithealadh air an luchd-thuruis gam faicinn. Agus bha aiteas orra uile a chionn gun robh a Bhana-chriosduidh air a turus. Dh' amhairc iad fòs air a chloinn, agus chrìodaich iad an cinn, mar chomharra gu'm b'ionmhuinn leo iad. Thuirt iad ri Tròcair agus riu uile gu'm b'e am beatha san àite sin.

'Nuair a shocraich iad beagan, a chionn nach robh an t-suipeir deas, thug am Fear-teagaisg iad a steach ga chuid seomraichibh, agus nochd e dhoibh far an robh Criosduidh, fear na Bana-chriosduidh, roimh so. An so chunnaic iad am fear a bh' anns a' chrò, fear na h-aislinge, an gaisgeach a chaidh a steach thar muineal a naimhde, agus dealbh an fhir bu mhò dhiubh uile, maille ris gach ni eile a bha cho feumail do Chriosduidh.

'Nuair a thachair so, 's a smuainich iad air na chunnaic iad, thug am Fear-teagaisg air leth iad, agus thug e stigh iad do sheomar far an robh fear nach togadh a shùil o'n làr le ràcan-aolaich aige na laimh; bha mar an ceudna fear os a cheann le crùn nèamhaidh aige na laimh, agus thairg e dha an crùn sin air son an ràcain-aolaich; ach cha sealladh an duine suas, agus cha robh sgoinn aige dheth, ach bha e sìor thrusadh r'a cheile suip, biorain, agus duslach an ùrlair.

An sin thuirt a Bhana-chriosduidh, air leam gu'm bheil mi tuigsinn brìgh nan nithe sin. Is samhladh so air fear san t-saoghal so: Nach e?

*Fear-teagaisg.* Tha thu ro cheart, *thùirt* e, agus tha a shluasaid a leigeadh ris inntinn fheolmhor. 'S am feadh a tha thu faicinn gur ann a tha aire air trusadh shop, agus bhioran, agus duslach an urlair, roghainn air na tha 'n duine a tha os a cheann, agus an crun nèamhuidh na laimh, ag iarruidh air; tha e feuchainn nach 'eil nèamh le moran ach mar fhaoin-sgeul, agus gur iad nithe saoghalta a tha air am meas leo-san mar na h-aon nithe feumail. Leis mar chaidh a nochdadh dhuibh nach b' urrainn

an duine sealltuinn ach air làr ; 'sann a leigeadh fhaicinn duibh, gu'm bheil nithe saoghalta, le bhi 'n dian-thòir orra, a' giulan a chridhe air falbh o Dhia.

*Bana-chriosduidh.* An sin thuirt i, Och! saor mi o'n inneal thrusaidh so.

*Fear-teagaisg.* Thuirt e gun robh 'n ùrnuigh sin air a di-chuimhneachadh cho fada 's nach mòr nach do luidh meirg oirre ; Na toir dhomh saibhreas : Gnàth. xxx. 8. ni is gann a ghuidheas aon as a mhìle. Is iad suip agus faoineachd mar sin air am bheil cridhe a chuid is pailte do'n t-sluagh socraichte.

'Nuair a chual iad sin, ghuil a Bhana-chriosduidh, agus Tròcair, agus thuirt iad, Mo thruaighe ! gun robh sin tuilleadh 's fior.

An uair a nochd am Fear-teagaisg sin doibh thug e iad do'n t-seomar a b'fhearr a bha san tigh, agus thuirt e riu iad a dh' amharc m'an timchioll, a shealltuinn am faiceadh iad aon ni a dheanadh math dhoibh ann. An sin sheall iad m'an cuairt : ach cho robh aon ni ann ach damhan-alluidh mòr air a bhalla ; agus cha tug iad sùil air.

*Trocair.* Thuirt ise, cha'n fhaic mi bheag air bith ; ach dh'fhan a Bhana-chriosduidh na tosd.

*Fear-teagaisg.* Thuirt e rithe, seall a rithist ; sheall i a rithist agus thuirt i, cha'n fhaic mi aon ni ann ach damhan-allaidh grànda a chi mi 'n crochadh ris a bhalla. An sin thuirt e-san am bheil ach aon damhan-allaidh san t-seomar mhòr so ? An sin thainig na deoir air sùilean Bhana-chriosduidh ; oir bha i grad an toirt fainear, Agus thuirt i, Tha, Thighearna, tuilleadh 's a h-aon ann : agus tha an nimh-san ni's marbhtaich na aon ni a tha san damhan-alluidh so. Dh' amhairc am Fear-teagaisg gu caomhail oirre, agus thuirt e rithe, thuirt thu an fhirinn. Chuir so nàir air Tròcair, agus chòmhdaich a chlann an aghaidhean ; oir thuig iad uile an toimhseagan.

An sin thuirt am Fear-teagaisg a rìthist, Tha'n damh-an-alluidh a' gabhail greim le a lamhaibh, mar a chi sibh, agus bithidh e ann an lùchairtibh nan righ. Agus c'arson a tha so air a chuir sios, ach a nochdadh dhuibh ge b'e sam bith cho làn so tha sibh do nimh a pheacaidh, gideadh gum feud sibh, le lamh a chreidimh, greim a dheanamh air agus tàmh a ghabhail anns an t-seomar is fearr a bhuineas do Righ nam flaitheas.

*Bana-chriosduidh.* Bha mi smuaineachadh sin, ach cha do thuig mi uil' e. Air leam gun robh sinn mar na damhain-alluidh, agus nach seallamaid ach dìblidh truagh anns an t-seòmar is àillidh sam bi sinn : ach leis an damh-an-alluidh so, am beathach nimheil duaichnidh sin, gun robh sinn ri fhoghlum cia mar ghnàthaicheamaid creid-imh, cha d'thainig sin ann am aire; agus mar tha mi faicinn gu'm bheil e chòmhnuidh san t-seomar is fearr san tigh. Cha d'rinn Dia aon ni an diomhanas.

An sin bha iad uile toilichte : ach sheas na deòir nan sùilean : agus sheall iad air a chéile, a' deanamh umh-lachd do'n Fhear-teagaisg.

An sin thug e do sheomar eile iad, far an robh cearc le h-alach, agus dh' àithn e dhoibh beachd a ghabhail. Mar sin thainig eun a mach agus chaidh e chum an amair a dh' òl dibhe, agus gach deoch mar dh' òladh e, thogadh e suas a cheann agus a shùilean ri nèamh. Faicibh, *ars' e-san,* mar ni an t-eun beag so, agus fogh-lumaibh uaithe aideachadh co as a tha ur sochairean a' teachd, le 'n gabhail ag amharc suas. Fathast thugaibh fainear agus faicibh ; mar so thug iad an aire, agus thuig iad gun robh a chearc ga giulan fein air ceithir dòigh-ibh eugsamhuil, a thaobh a h-àil. Mat. xxiii. 37. *Anns a' cheud àite.* Tha gairm coitchionn aice, a ni i gu tric. *Anns an dara h-àite.* Tha gairm sònruicht' aice, nach gnàthaich i ach air uairibh. *Anns an treas àite.* Tha gairm sgéith aice. Agus, *Anns a' cheathramh àite.* Gairm cais'machd.

A nis ma choimeasas sibh a chearc so ri' Righ, agus na h-eoin sin r'a shluagh ùmhal. Oir a réir sin tha sheol fein aige-san, a tha e gnàthachadh ris a mhuinntir is caomh leis ; le ghairm coitchionn, bheir e ni-eigin doibh ; le ghairm sonruichte, tha daonnan caileigin aige r'a thoirt doibh ; tha mar an ceudna gairm sgéithe aige dhoibhsan a tha fo a thearmunn, agus tha gairm cais'-machd aige, gu sanus a thoirt doibh 'n uair a chi e an namhaid a' teachd. Is math leam, mo mhuinntir ionmh-uinn, sibhs a thoirt do na seòmraichibh sam bheil an leithid sin ri fhaicinn, a chionn gu bheil iad so-thuigsinn duibh.

*Bana-chriosduidh.* Guidheam ort, thuirt i, leig leinn tuilleadh fhaicinn : Mar sin thug e do'n tigh-spadaidh iad, far an robh feòladair a' marbhadh caorach ; agus

feuch bha a chaora ciùin an àm a casgraidh, An sin thuirt am Fear-teagaisg, 'S eigin duibh fhoghlum o'n chaora so mar a dh' fhuilingeas sibh, agus cuir suas le dochair a nithear oirbh, gun bhruaidlean gun ghearan. Feuchaibh cho sèimh 'sa chaidh ise gu bàs, tha i gun strì a' fulang a cur as a craicionn. Tha ur Righ ag ràdh ruibhse a chaoirich.

An dèigh sin thug e iad da lios, far an robh ioma gnè luibhean; agus thuirt e, Am faic sibh iad sin uile? Thuirt a Bhana-chriosduidh ris, Chi. An sin thuirt e a rìs, Faicibh mar tha na luibhean eugsamhuil an àirde, am feothas, an dath, am fàile, agus buaidh; tha cuid is fearr na chéile; agus fanaidh iad far an suidhich an Gàradair iad, gun chuir a mach air a chéile.

A rithist, thug e do'n mhachair iad, a chuir e le cruithneachd agus le coirce; ach an uair a chunnaic e gun robh ceann na deise air a bhearradh do'n iomlan agus nach robh a làthair ach an coimhlein, thuirt e, Bha'n talamh so air a dheagh leasachadh, air a dheargadh, agus air a chur, ach ciod a ni sinn ris a bhàrr? An sin thuirt a Bhana-chriosduidh, loisg cuid deth, agus dean inneir do'n chuid eile. An sin thuirt am Fear-minichidh a rìthist, 'S ann ri toradh a bha dochas agad, agus o nach robh sin ann dh'òrduich thu cuid deth a losgadh, agus a chuid eile a shaltairt fo chosaibh dhaoine: thugaibh an aire leis a so nach dìt sibh sibh fein.

Ach air dhoibh bhi teachd chum an tighe, chunnaic, iad am brù-dearg agus damhan-allaidh mòr aige na ghob; thuirt am Fear-teagaisg riu, Seallaibh air a so: dh'amhairc iad agus bha ìoghnadh air Trocair: ach thuirt a Bhana-chriosduidh, Nach mi-chiatach a thig sin do dh'eun cho boidheach ris a bhrù-dearg: oir is ionmhuinn leis a bhi ann an gne do cho'-chaidreamh ri daoine; shaoil mi gur h-ann a bha e teachd beo air spruileach arain, no air nithe mar sin; Tha e ni's fuathaiche leam na b'àbhuist da bhi.

Thuirt am Fear-teagaisg, Gun robh am brù-dearg so na shamhladh fìor fhreagarrach gu choimeas ri cuid do luchd-aidmheil; oir ri fhaicinn tha iad sgiamhach maiseach, nan càil, nan coslas, agus nan giulan: tha iad a' gabhail os laimh mor spéis a bhi aca do luchd-aidmheil dhùrachdaich: agus gu bhi nan cuideachd agus nan

còmpanas thairis air gach muinntir eile, mar gum beathaichte iad le spruileach an duine mhath; tha iad a' gabhail orra gur ann air a shon sin a tha iad a' taghall tigh-nan daoine diadhaidh, agus òrduighean an Tighearna: ach an uair a bhitheas iad leo fein, mar am brùdearg, 's urrainn doibh damhain-alluidh a ghlacadh agus a shlugadh; 's urrainn doibh an lòn a mhùghadh, agus peacadh a shlugadh sios mar an t-uisge.

'S an uair a thainig iad chum an tighe, air son nach robh an t-suipeir fhathast deas, dh' asluich a Bhana-chriosduidh air gun nochdadh no gun aithriseadh e nithe eigin a bhiodh feumail daibh.

An sin thòisich am Fear-teagaisg, agus thuirt e, mar is reamhradh a mhuc 's ann is déigheile i air an eabar: mar is reamhradh an damh 's ann is mò ni e de leumnaich a' dol do'n tigh-mharbhaidh; agus mar is fallaineadh an duine mi-stuama, 's ann is déigheil e air an olc. Tha boirionnaich déigheil air bhi sgiobalta grinn, an deagh sgeudachadh, agus is taitneach an ni a bhi sgeudaichte leis gach ni a tha luachmhor ann an sealladh Dhé.

Is usa faire dheanamh car òidhche no dhà, seach a dheanamh fad bliadhna iomlan; 's amhuil is usa do neach tòiseachadh ri deagh aidmheil a dheanamh, na buanachadh mar is còir dha gu ruig a chrìoch.

Tilgidh gach maighstir luinge, an àm doininn, a chuid is neo-luachmhoire ga luchd gu toileach thar bòrd; ach cò a thilgeas a chuid is fearr an toiseach ann? Cha tilg ach e-san air nach bi eagal Dé. Cuiridh aon toll fodha loingeas, agus cuiridh aon pheacadh as de pheacach.

Tha e-san a ni di-chuimhn air a charaid mi-dhleasnach dha; ach tha e-san a dhi-chuimhnicheas a Shlanuighear neo-iochdmhor ris fein.

Tha e-san a chaitheas a bheatha ann am peacadh, 's aig am bheil dòchas ri bhi sonadh san ath-bheatha, cosmhuil ris-san a chuireas fras an liath-luis, agus aig am bi dòchas ri shabhal a lionadh le cruithneachd no le h-eòrna.

M'as àill le duine a bheatha a chaitheadh gu maith, cumadh e àm a bhàis do ghnàth na aire. Tha cogaraich agus mùgha baralach, a' dearbhadh gu'm bheil peacadh san t-saoghal.

Ma tha'n saoghal, air am bheil cho beag meas aig Dia, air a mheas cho luachmhor le daoinibh, ciod am meas is ion a bhi air nèamh, a tha Dia a' moladh ?

Ma tha e cho deacair leinn dealachadh ris a bheatha so, a tha cho làn trioblaid, ciòd an déigh is iomchuidh dhuinn a bhi againn air a bheatha mhaireannaich ?

Molaidh gach neach maitheas dhaoine ; ach co air a tha maitheas Dé a' deanamh an drùghaidh is còir dha ?

'S tearc leinn suidhe sìos chum bìdh, nach ith agus nach fàg sinn air fuighleach ! 'S amhuil a tha ann an Iosa Criosd am barrachd toillteannais agus fireantachd na dh' fheumas an cinne-daoine uile.

An uair a chuir e crioch air a theagasg, thug e steach d'a lios iad, agus thug e chum craoibhe iad, a bha làn mosgain na cridhe, gidheadh bha i fàs agus fo dhuilleach. An sin thuirt Tròcair, Ciod is ciall da so ? Fhreagair e, gun robh gum feudta a chraobh a bha ciatach o'n taobh a muigh, agus grod o'n leth a stigh, a choimeas ri iomadh neach ann an lios Dhé ; a tha le'm bilibh a' labhairt gu math mu Dhia, ach nach dean a bheag air a shon ; aig am bheil an duilleach maiseach, ach aig am bheil an taobh a stigh gun fheum fiachail sam bith.

Bha a nis an t-suipeir deas, am bòrd air uimeachadh, agus gach ni air a chuir an òrdugh air ; shuidh iad sìos, agus thug aon buidheachas. Bha e gnàthaichte leis an Fhear-theagaisg, gum biodh ceòl, an ám am bìdh, acasan a bhiodh air aoidheachd maille ris ; uime sin chluich an luchd-ciùil. Ghabh fear eile, aig an robh guth ro-bhinn, òran, agus b'e so e :—

" 'Se Dia a tha ga m' chumail suas,
'S ga m' bheathacha gach ial :
Cionnus ma ta bhios easbhuidh orm,
'S gur fialaidh dhomh mo Thriath ?"

An uair a sguir an t-òran agus an ceòl, dh'fheòraich am Fear-teagaisg do Bhana-chriosduidh, Ciod a bhrosnuich i an tùs gu falbh air a turus ? Fhreagair i e, ag ràdh, Gun d'thainig call a fir na h-aire, ni a chuir mor dhuilichinn oirre : Ach cha robh an sin ach mulad nàdurra. An déigh sin thainig trioblaidean agus turus m'fhir ann am aire, agus cho neo-shuairc 's a bhuin mi ris san àm sin. Mar so ghabh cionta greim air m' inntinn, agus b'àill leis mo tharruinn do'n t'slochd ; ach chunnaic mi

aisling ann an deagh àm, gun robh m' fhear gu ro-shonadh, agus thainig litir gam iarraidh o Righ na tìre far am bheil m'fhear a chòmhnuidh, chum dol d'a ionn-suidh-san. Rinn an aisling agus an litir na h-urrad dhrùghaidh orm, 's gun do cho'-éignich iad mi gu im-eachd air an t-slighe so.

*Fear-teagaisg.* Ach an do chuir a bheag dragh ort mu'n d'fhàg thu do thigh?

*Bana-chriosduidh.* Chuir, Thainig bana-choimhears-nach dhomh, d'am b'ainm Cion-cruadail, bana-charaid do'n fhear leis am b' àill impidh a chuir air m' fhear pilleadh le eagal nan leomhann, agus thug i oirp air mo bhacadh, leis gach mi-mhisneach a chuir an céill domh, a chionn mi smuaineachadh air falbh air turus cho amaideach, mar thuirt i ris; agus am peanas a dh' fhuiling m' fhear air a leithid eile; ach cha d' thug so spachd asam. Ach chuir bruadar a chunnaic mi mu dhithis fhear ro-dhuaichnidh, anabharr iomaguinn orm: air leam gun robh iad a' cur rompa na h-urrad choire dheanamh dhomh 's a b' urrainn doibh, chum mo chuir air seacharan air an t-slighe. Tha mi smuaineachadh fhathast orra, agus tha eagal orm roi gach neach a choinn-icheas mi, air eagal gun tachair iadsan orm, agus gun oidheirpich iad air mo chuir iomrall. Seadh, feudaidh mi innse do m' Thighearna, ge nach bu mhath leam gum biodh fios aig gach neach air, gun tug iad teann oirp oirnn, air an taobh so do'n gheata far an d'thainig sinn air an t-slighe, cho mòr 's gum b' eigin duinn mortadh éigheach; agus bha iadsan a rinn sin cosmhuil ris an dithis fhear a chunnaic mi a' m' aisling.

Thuirt am Fhear-teagaisg rithe, tha do cheud thòis-each math, agus meudaichidh do chrìoch gu mòr. Labh-air e 'n sin ri Tròcair, agus dh' fhiosraich e dhith ciod a bhrosnaich ise gu teachd an so?

*Trocair.* Thainig an sin rughadh na gruaidh, agus bha i air chrith, a's dh' fhan i ré seal na tosd.

*Fear-teagaisg.* An sin thuirt e rithe, na biodh eagal ort, a mhàin creid agus innis na th' air t-aire.

*Tròcair.* An sin thòisich i, agus thuirt i, Gu fìrinn-each 's e cion fiosrachaidh is aobhar do m' thosd, agus tha sin a' cur eagail orm gun tig mi goirid air a cheann ma dheireadh. Cha 'n urrainn domh innseadhmu bhruad-air agus mu thaisbeanan mar ni mo bhana-charaid an

so ; cha mhò tha fios agam ciod e bhi brònach, a chionn cùl a chuir ri comhairle mhath chàirdean diadhaidh.

*Fear-teagaisg.* Ciod eil' a rùin, a thug ort a dheanamh ?

*Tròcair.* Thug, gun d'thainig mis agus aon eile a thaobh tuiteamais, a dh' fhaicinn mo bhana-charaid, 'n uair a bha i deanamh deas fa chomhair a turuis. Bhuail sinn aig an dorus, agus chaidh sinn a stigh. An uair a bha sinn san tigh, 's a chunnaic sinn ciod a bha i deanamh, dh' fheòraich sinn ciod bu chiall d'i ? Thuirt i gun d'thainig teachdaireachd o fear ga h-iarraidh ; 's an sin dh'innis i dhuinn gun do bhruadair i uime ; gum fac i gun robh e chòmhnuidh am measg muinntir neo-bhàsmhor, a' caitheadh crùin, a' seinn air clàrsaich, ag itheadh agus ag òl air an aon bhòrd r'a Righ, 's a seinn molaidh dha air son a thoirt do'n àite sin, &c. Air leam am feadh a bha i 'g aithris sin duinn, gun robh mo chridhe am chòm a' lasadh, agus smuainich mi, Ma tha so fior, fàgaidh mi m' athair, mo mhathair, agus mo dhùthaich, agus théid mi, ma dh' fheudar leam, air falbh maille ris a Bhan-chriosduidh.

Dh' fhiosraich mi dh'i mu thimchioll fìrinn agus cinnte nan nithe sin, agus nan ceadaicheadh i dhomh falbh leatha ; oir thuig mi nise nach robh, saor o chunnart leir-sgrios, seol sam bith air buanachadh sa bhaile san robh sinn. Ach gidheadh 's ann le cridhe goirt a dh' fhàg mi e, ni h-e nach robh mi toileach fhàgail, ach a chionn gun robh a choilion caraid agam ann.

Tha mi nis air teachd le làn rùn mo chridhe, agus theid mi, ma dh' fheudas mi, leis a Bhana-chriosduidh a chum a fir, agus a Righ.

*Fear-teagaisg.* Is math do cheud dhol a mach, oir thug thu creideas do 'n fhìrinn ; tha thu ion-samhuil ri Rut a thaobh a ghràidh a bh' aice do Naomi, agus do 'n Tighearna a Dia, a dh' fhàg a h-athair agus a màthair, agus an tìr san d' rugadh i, gu dol a dh' ionnsaidh sluaigh nach b' aithne dh'i roimhe sin, Rut. ii. 11, 12, Gu'n dìoladh an Tighearna do shaothair, agus gun robh do dhuais iomlan o'n Tighearna Dia Israeil, fo a sgiathan an d'thainig thu a chur do dhòchais.

Thainig a nis crìoch air an t-suipeir, agus rinn iad ullachadh air son dol a luidhe : Chaidh na boirionnaich a chuir an leabaidh air leth, agus a chlann leo fein, Cha'n fhaigheadh Tròcair codal na leabaidh leis an aoibhneas

a bh' oirre, a chionn, gur h-e air leatha, gun d'fhuair i a nis am barrachd cinnte gu'n gabhta rithe. Mar so luidh i a' cliùthachadh agus a' moladh Dhe, a nochd na h-urrad dheagh-ghean di.

Dh' éirich iad sa mhadainn mu éiridh na greine, agus rinn iad iad fein deas fa chomhair an turuis, ach b' i toil an Fhir-theagaisg gun iad a dheanamh cabhaig; oir thuirt e, 's eigin duibh falbh le riaghailt as an àite so. Thuirt e 'n sin ris a Chailin a dh' fhosgail air tùs an dorus doibh, Thoir leat do 'n lios iad, chum an ionaid-nighidh, agus ionnlaid iad, chum gu 'n glanar iad o gach salachar a luidh orr' air an turus. An sin thug Neo-chiont an Cailin leatha iad agus thuirt i riu gum feumadh iad, ann an sin iad fein ionnlaid agus a bhi glan; oir bu deòin le 'maighstir gun deanadh na mnài a thigeadh chum a thighe-san mar sin, am feadh a bhiodh iad air chuairt.

Chaidh iad uime sin a steach, agus nigh iad iad fein, eadar chlann agus mhnathan; agus cha 'n e a mhain gun robh iad air an glanadh leis, ach bha iad gu mòr air an neartachadh agus air am beothachadh leis. Agus bha iad gu mòr ni bu mhaisiche na dheigh na bha iad roimhe.

An uair a thainig iad as an lios o bhi gan nigheadh, sheall am Fear-teagaisg orra, agus thuirt e riu, Tha sibh àillidh mar a ghealach. An sin dh' iarr e an seul a thoirt d'a ionnsuidh, leis an gnàth iadsan a theid ionnlad na ionad-nighidh-san a sheuladh. Uime sin thainig an séula, agus chuir e comharra orra, leis am faigh-nichte iad far an tigeadh iad. B'e an séula so brìgh agus bladh na càisge a dh'ith clann Israeil, Ecsod. xii. an uair a thainig iad a mach á tìr na h-Eiphit; agus chaidh an comharra a chuir eadar an súilibh. Mheud-aich an séula so an tlachd, oir bha e na mhaise d'an eudainn. Rinn e fòs ni bu shuidhichte an coslas, agus bha 'm barrachd coslais aig an gnúis ri ainglibh.

An sin thuirt amFear-teagaisg ris an tè a bha frith-eala do na boirionnaich, i dhol do dh' ionad tasgaidh an eudaich, agus trusgain a thoirt as do'n mhuinntir sin. D'h imich i, agus thug i mach trusganan geala, agus chuir i sìos nan làthair iad; agus dh' àithn e dhoibh an cur umpa. B' anart fìnealta fior-ghlan a bh' annta. An uair a bha iad mar so air an sgeudachadh, bha iad

ionnus nan aobhar eagail ga chéile; a chionn nach faiceadh iad a ghlòir sin annta fein a chitheadh iad ann an neach eile.

Bha iad a nis ni bu mheasaile mu chàch-a-chéile na bha iad umpa fein. Is tusa is maisiche na mise, thuirt té dhiubh; is tus' is àillidh na mise, thuirt an tè eile. Bha a chlann fo ìoghnadh cuideachd air son an dreach a bh'orra fein.

An sin ghairm am Fear-teagaisg air òglach a bh'aige d'am b'ainm Misneachail, agus thuirt e ris a chlaidheamh, a chlogaid, agus a sgiath a thoirt leis; agus buin leat iad so, mo nigheanan-sa; tabhair iad a dh'ionnsuidh an tighe ris an goirear Maiseach, far an gabh iad an ath-fhois. Mar so chaidh e fo armaibh, agus dh' imich e air thoiseach orra: Agus thuirt am Fear-teagaisg riu, Gun soirbhicheadh Dia leibh. Chuir mar an ceudna muinntir an teaghlaich air falbh iad le'n deaghghuidhe. Mar so dh' imich iad air an turus, agus sheinn iad;

B'e so ar darna ionad stad,
Far am faca sinn ar sàth;
Do nithibh bh' ann an diomhaireachd,
O linn nan linn o chàch,
Shéol am fear trusaidh aolaich dhomh,
An damhan, a's a cheara;
'Sa h-àlach lag: mi bhi d'an reir,
'S gun tuiginn gliocas ceart.

Am feòladair, an Gàrradair,
'S an toradh bh' air a mhagh;
Am brù-dearg 'san damhan aig',
'S a chraobh a bha gun bhlagh:
A Theagasg dhomh bhi faicilleach,
Ri fai'r a 's ùrnuigh ghnàth;
An crann a thogail suas gu treun,
Le cliu mo Dhé gach là.

An sin chunnaic mi am aisling, gun deachaidh iad air an aghaidh, agus Misneachail air thoiseach orra; agus thainig iad chum an àite san do thuit eallach Chriosduidh dheth. Thug iad an so cliu do Dhia, agus sheas iad. Tha e nis a' teachd am aire, arsa Bana-chriosduidh, na chaidh a ràdh ruinn aig a gheata, eadhon, gum faigheamaid maitheanas le guth agus gniomh; le guth, se sin leis a ghealladh; le gniomh, eadhon, an doigh air an d' fhuaradh e. Tha caileigin do dh' fhiosrachadh

agam ciod e an gealladh ; ach ciod e maitheanas fhaotainn le gniomh, no an doigh air an d'fhuaradh e, tha dòchas agam, a Mhisneachail, gu'm bheil thusa eolach uime; agus m' as toil leat e, leigear dhuinn a chluintinn.

*Misneachail.* 'Se maitheanas le gniomh a rinneadh, maitheanas a fhuaradh le neach eigin do neach eile aig an robh feum air: Ni h-ann leo-san a fhuair maitheanas, ach anns an dòigh, a deir neach eile, mar a choisinn mi e. Ach a chum labhairt ni's soilleire mu'n cheist, bha am maitheanas a fhuair thusa, Thròcair, agus a chlann sin, air a chosnadh le neach eile, eadhon, leis-san a threoraich a steach air a gheata sibh : agus choisinn se e air an dà dhoigh so; choimhlion e fìreantachd air do shon, agus dhoirt e fhuil chum t-ionnlad innte.

*Bana-chriosduidh.* Ach ma bheir e dhuinne fhireantachd, ciod a bhitheas aige dha fein ?

*Misneachail.* Tha'm barrachd fìreantachd aige na dh' fheumas sibhse, no idir a dh' fheumas e fein.

*Bana-chriosduidh.* Soilleirich sin duinn ?

*Misneachail.* 'S toileach a ni mi sin : Ach 's eigin domh air tùs a ràdh, Gu'm bheil an neach mu'm bheil mi gu labhairt, gun choimeas idir aige : Tha dà ghnè aige san aon phearsadh, soilleir r'an aithneachadh, agus neosgarthail. Buinidh fìreantachd do gach gnè dhiubh sin, agus tha fhìreantachd fein feumail do'n ghnè sin. Ionnus gu bheil e cho so-dheanta a ghnè a chuir gu dì, 's a tha a ceartas no a fìreantachd eadar-dhealachadh uaithe. Cha'n 'eil uime sin co'-pairt air a thoirt duinne do na fìreantachdaibh sin, chum gum biodh iad, no a h-aon diubh, air an cur oirnne, chum gun deanta fìrinneach sinn, agus gum bi sinn beo d'a chionn. A bharr orra sin, tha fìreantachd ann a th' aig an neach so, mar tha an dà ghnè sin nan aon. Agus cha'n i sin fìreantachd na Diadhachd, eadar-dhealaichte o ghnè an duine; no idir fìreantachd gnè an duine air leth o'n Diadhachd, ach fìreantachd a tha an an aonachd na dà ghnè sin, ris am feudar gu cothromach a ghairm an fhìreantachd a tha feumail gu e bhi air ullachadh le Dia, chum bhi iomlan air son dreuchd na h-eadar-mheadhonaireachd, a chaidh earbsadh ris. Ma dhealaicheas e r'a cheud fhìreantachd, dealaichidh e r'a Dhiadhachd; ma dhealaicheas e r'a dhara fìreantachd, tha e dealachadh ri fior-ghloine a ghnè mar dhuine; ma dhealaicheas e r'a threas fìrean-

tachd, dealaichidh e ris an iomlaineachd sin leis am bheil e iomlan air son dreuchd eadar-mheadhonair. Tha fìreantachd eile aige, a tha co-sheasamh ann an co-lionadh no ùmhlachd, eadhon, toil fhoillsichte; agus is i so a tha e cur air peacaich, leis am bheil am peacaidh air am folach: Air an aobhar sin tha e 'g ràdh, Mar trid eas-umhlachd aon duine a rinneadh mòran nam peacaich; is amhuil sin trid ùmhlachd aon duine a nithear mòran nam fìreanaibh. Roimh. v. 9.

*Bana-chriosduidh.* Ach am bheil feum sam bith sna fìreantachdaibh eile dhuinne?

*Misneachail.* Tha; oir ged a tha iad feumail d'a ghnèibh agus da dhreuchdaibh, agus nach feudar am pàirteachadh ri neach eile, gidheadh 's ann trid am feartsan a tha'n fhireantachd a dh'fhìreanaicheas air son sin tarbhach. Tha fìreantachd a Dhiadhachd a' buileachadh feart air ùmhlachd; tha fhìreantachd mar dhuine a' buileachadh cumhachd air ùmhlachd a dh'fhìreanachadh; agus tha'n fhìreantachd a tha co-sheasamh ann an aonachd na da ghnè sin ra dhreuchd, a' buileachadh ùghdarrais air an fhìreantachd sin a dheanamh na h-oibre fa chomhair an deachaidh a h-òrduchadh.

Tha'n so fìreantachd ma ta nach 'eil mar Dhia feumail do Chriosd, oir is Dia e as a h-eugmhais; Tha'n so fìreantachd nach 'eil mar dhuine feumail do Chriosd, oir tha e as a h-eugmhais na dhuine iomlan. A rithist tha'n so fìreantachd nach 'eil feumail do Chriosd, da thaobh fein mar Dhia agus mar dhuine, agus uime sin feudaidh e a seachnadh mar fhìreantachd a dh'fhìreanaicheas, air nach 'eil feum aige fein; agus air an aobhar sin tha e ga toirt seachad; uaithe sin theirear tabhartas na fìreantachd ris. Is eigin ma ta an fhìreantachd so a thoirt seachad, o'n a rinn Iosa Criosd an Tighearn e fein fo'n lagh; oir cha'n e a mhain gu'm bheil an lagh a' cur mar fhiachan air-san a tha fodha, ceartas a dheanamh, ach mar an ceudna seirc a ghnàthachadh. Uime sin 's éigin da, no 's còir dha tre'n lagh, ma tha dà chòta aige, a h-aon a thoirt dhasan a tha falamh. A nis, tha gun amharus dà chòta aig ar Tighearna, aon da féin, agus aon eile r'a sheachnadh, air an aobhar sin tha e gu saor a' buileachadh a h-aon orrasan a tha falamh. Agus 's ann mar so, a Bhana-chriosduidh, a Thròcair, agus na tha dhibh an so, a tha ar maitheanas a' teachd tre ghniomh,

no tre obair neach eile. Is e ur Tighearn Iosa Criosd an ti a tha 'g oibreachadh, agus a tha toirt seachad an ni air son an d' oibrich e do'n cheud dìol-dèirce bhochd a thachras air.

Ach a rìthist, a chum maitheanas a thoirt tre ghniomh, 's fheudar gum bi ni-eigin air ìocadh do Dhia mar èirig, cho math agus cail-eigin air ullachadh chum sinn a sgeudachadh. Thug am peacadh thairis sinn gu bhi air ar deuchainn gu ceart-bhreithneach le lagh cothromach Dhé. 'S eigin duinn a nis a bhi air ar fìreanachadh o'n deuchainn so tre shaoradh, air do luach a bhi air a dhìoladh arson gach coire a rinn sinn, trid fola ur Tighearna, a thainig agus a sheasamh 'n ur n-ionad, agus a dh' fhuiling am bàs a bha dligheach dhuibhse air son ur peacaidh. Mar so cheannaich e sibh o'r n' euceirtibh le fuil, agus sgeadaich e ur n-anma neo-ghlan duaichnidh le fireantachd. Roimh. viii. 34. Air son an téid Dia seachad oirbhse, agus cha dochainn e sibh 'n uair a thig e a thoirt breith air an t-saoghal. Gal. iii. 13.

*Bana-chriosduidh.* Tha so ciatach : Tha mi nis a' faicinn gun robh caileigin ri fhoghlum o mhaitheanas a bhi air a thoirt duinn tre ghuth agus ghniomh. A dheadh Thròcair deanamaid dichioll air so a chumail 'nar cuimhne; agus a chlann cuimhnicheadh sibhs e cuideachd. Ach nach b'e so a thug air eallach mo dheadh Chriosduidh tuiteam dheth, 's a thug air leum le aoibhneas ?

*Misneachail.* 'Se ; 's e bhi creidsinn so a ghearr na sreangannan ud, nach gabhadh gearradh le aon ni eile ; agus 's ann a chum dearbhadh a thoirt air feart an ni so, a cheadaicheadh dha uallach a ghiulan chum a chroinncheusaidh.

*Bana-chriosduidh.* Tha mi sa bharail sin ; oir ged a bha mo chridhe gu h-eatrom ait roimhe, tha e deich uairean ni's eatruime agus ni's aighearaich' a nis. Agus tha dearbh-bheachd agam leis na mhothaich mi, ged nach do mhothaich mi ach beagan fhathast, ged a bhiodh an duine bu truime eire air thalamh san àite sin, agus e chreidsinn mar tha mise san àm a deanamh, gum fàgadh e a chridhe gu h-aobhach ait.

*Misneachail.* Cha'n e mhain gu'm bheil sòlas, agus fois o eallaich oir a bhuileachadh oirnn, le amharc agus smuaineachadh air na nithibh sin, ach tha gràdh ionmhuinn air àrach annainne leis : Oir co is urrainn, ma smuainicheas

e ach aon uair nach e a mhain gu'm bheil maitheanas a teachd o ghealladh. Ach cuideachd o'n doigh so gun an doigh agus am meadhon leis am bheil e air a shaoradh a dheanamh drùghadh air, agus a ghràdh a bhrosnachadh dhasan a dh' oibrich air a shon e?

*Bana-chriosduidh.* Is fior sin; Air leam gu'm bheil e cràdh mo cridhe bhi smuaineachadh gun do dhoirt e fhuil air mo shon! O! aoin ghràdhaich! O! aoin bheannaichte! 's aithrigh orm thu, cheannaich thu mi, is aithrigh thu gum bithinn uile agad, dh' ìoc thu air mo shon deich mìle urrad 's is fiù mi. Cha b' iongantach ged a thug so air suilean m' fhir sileadh, agus ged a bhrosnaich e cho beothail air aghaidh e. Is cinnteach mi gum bu mhiann leis mise bhi maille ris, ach leig mise leis, gu nàr mi-chiatach, an rathad a ghabhail na aonar. O! Thròcair, b' fhearr gum biodh t'athair agus do mhàthair an so: seadh, agus Cion-cruadail cuideachd. B' fhearr leam gum biodh Miannach ann mar an ceudna. 'S cinnteach gun drùigheadh e air an cridheachaibh: cha b' urrainn do dh' eagal an darna h-aon, no ana-miannan dian an aoin eile, an aomadh gu dol a rithist dachaidh, agus a dhiùltadh fàs nan deadh luchd-cuairte.

*Misneachail.* 'S ann o bhlàs do thograidhean a tha thu nis a' labhairt: An saoil thu am buanaich thu do ghnà mar so? Osbarr, cha 'n 'eil so air a bhuileachadh air gach neach a chunnaic do Shlanuighear a' call fhola. Bha iad ann a sheas ag amharc, agus a chunnaic fuil a chridhe ga taomadh air làr, 's gidheadh rinn e cho beag dhrùighidh orra, 's an àite bhi brònach air a shon, gur h-ann a rinn iad ceol-gàire dheth; agus an àit iad a bhi nan luchd-leanmhuinn aige, 's ann a chruadhaich iad an cridhe na aghaidh. Ionnus gur ann a tha gach ni a tha sibh a' mothachadh ag eiridh o dhrùghadh diadhaidh, le bhi beachd smuaineachadh air na labhair mise ruibh. Cuimhnichibh gun deachaidh innse dhuibh, nach 'eil a chearc le a gairm choitchionn a' toirt bìdh d'a h-eoin: Uime sin 's ann a tha so agaibh o ghràs sònraichte.

A nis chunnaic mi am aisling, gun deach iad air an aghaidh gus an d'thainig iad an t-àite far an robh Faoin, Dearmad ,agus Dànachd, nan codal, an uair a chaidh Criosduidh seachad air a thurus; agus feuch bha iad crochta ann an iarannan air taobh eile na slighe.

*Tròcair.* Thuirt i ris-san a b' fhear-iuil doibh, Cò iad

an triuir dhaoine sin? agus c'arson a chaidh an crochadh?

*Misneachail* .Bu luchd mi-bheus an triuir dhaoine sin: cha robh tlachd aca fein a bhi nan luchd-cuairt, agus cò air bith a b' urrainn doibh a chumail o dhol ann, bha iad ga dheanamh: bha iad fein gu dearmadach amaideach, agus ge b'e ghabhadh an comhairle, mholadh iad doibh a bhi ann cuideachd; agus theagaisg iad doibh a bha earbsach gum biodh iad sàbhailte air a cheann ma dheireadh. Bha iad nan codal 'n uair chaidh Criosduidh seachad, agus tha iad air an crochadh a nis 'n uair tha sibhse dol ann!

*Trocair.* Ach an robh iad comasach air impidh a chur air neach sam bith a bhi 'nam barail-san?

*Misneachail.* Bha iad; chuir iad iomadh neach as an t-slighe. Chomhairlich iad do Thriall-mall a bhi mar iad fein. Chuir iad mar an ceudna impidh air Gearr-bheachd, air Spìocach, air Leamhadas, air Trom-cheann, agus air boirionnach òg eile d'am b' ainm Neo-shunnd gu bhi mar bha iad féin. Osbarr thog iad droch iomradh air ar Tighearna, a' cur an céill gun robh e na mhaighstir cruaidh. Thug iad mar an ceudna droch thuairesgeul air an deagh fhearann, ag ràdh, nach robh e leth cho math 's a bha cuid a' cur an cèill. Thòisich iad ri droch thuaileas a thogail air a chuid seirbhiseach, a' meas nach robh sa chuid a b' fhearr dhiubh ach muinntir mheachranach, gheocach, agus dhraghail: A bharr air sin, theireadh iad plaoisg ri aran Dhé; faoineachd ri comhfhurtachd a chuid cloinne; agus gum bu chùis gun seadh saothair agus trioblaid nan eilthireach.

*Bana-chriosduidh.* M'as daoine mar sin a bh' annta, cha sil mi deur am feasd g'an cumhadh; cha d'fhuair iad ach na thoill iad; agus air leam gur maith an gnothuch iad a bhi co dlù air an t-slighe, chum gu'm faic daoin' eile iad agus gu'n gabh iad sanus o na dh' éirich dhoibh-san. Nach b' iomchuidh gum biodh an lochdans' air an sgriobhadh air carragh iaruinn no umha, agus a chuir suas far an do chuir iad an t-olc an gniomh, a chuir eagail air daoin' eile o leithid a dheanamh?

*Misneachail.* 'S amhuil a tha e air a dheanamh, mar a chi thu, ma théid thu beagan ni's dlùithe do'n bhalla.

*Tròcair.* Ro mhaith; crochadh iad an sin, agus biodh an ainm fo mhi-mheas, agus maireadh cuimhn air an

lochdaibh : 's maith a thachair e gun deach an crochadh mu'n d'thainig sinne air ar n-aghaidh ; no cò aig a tha fios ciod a dh' fheudadh iad a dheanamh air boirionnaich bhochda mar tha sinne ? An sin thoisich i air òran mar so :—

Fanaibh 'n crochadh air a chrann-s'
Mar chomhar' air droch-bheirt ;
A's deanadh e-san thig nar déigh
Ur diol-sa bhi na bheachd.

Gun luchd-turuis a chuir thar chòir,
No'n claonadh o'n doigh cheart ;
A's seachnam-sa gu dìleas dlù
Luchd tuaileis Righ nam feart.

Mar so dh' imich iad air an aghaidh gus an d'thainig iad ìochdar Bruthach-na-h-eigin, agus dh' innis an deagh charaid, Misneachail, dhoibh ciod a thachair san àite sin 'n uair a chaidh Criosduidh seachad. Thug e'n toiseach chum an tobair iad : Feuch, thuirt e, 'se so an tobar as an d'òl Criosduidh mu'n do dhìrich e'm bruthach so, a's bha e san àm sin glan gun druaip, ach tha e nis air a shalachadh le cosaibh cuideigin leis nach b'àill gu'n caisgeadh luchd-turuis an ìotadh as : ris an dubhairt Tròcair, C'ar son a tha iad cho mi-rùnach ? Ach thuirt am fear-iuil, ni e fhathast gnothuch, ma chuirear ann an soitheach math e ; oir an sin siothlaidh an salachar gu ìochdar an t-soithich, agus bithidh an t-uachdar glan. B'eigin doibh-san sin a dheanamh.

Nochd e dhoibh an sin an dà fhrith-rathad a bh'aig ìochdar an t-sléibhe, far an do chaill Riaghailt agus Cealgair iad fein, Agus thuirt e, gun robh na sligheachan sin ro-chunnartach. Agus ged a tha sibh a' faicinn gu'm bheil iad air am bacadh, agus air an druideadh le slabhruibh le clĕth a's casan, agus le eileach, gidheadh tha cuid ann a ghabhas mar roghainn dol mar sin, seach do dhragh a chur orra fein na dhìreas am bruthach.

*Bana-chriosduidh.* Is cruaidh slighe luchd-eusaontais. Gnàth. xiii. 15. Is iongantach gur urrainn doibh dol a steach annta sin gun bhi'n cunnart dol as an amhaich.

*Misneachail.* Gabhaidh iad cuid an cunnairt, agus ma thachras gum faic a h-aon do sheirbhisich an Righ iad, agus gun glaodh iad riu, gu'm bheil iad san t-slighe dhocharaich, agus an cunnart a sheachnadh ; 's ann a their iad riu, na-éirig, Nach éisd iad ris na thuirt iad riu

an ainm an Righ; ach gu cinnteach ni sinn gach uile ni a thig a mach as ar beul fein. Ier. xliv. 16, 17. Ni h-e a mhain sin, ach ma sheallas sibh beagan air ur n-aghaidh, chi sibh gu'm bheil an t-slighe faicilleach ni's leoir air a h-ioma-dhruideadh a stigh; gidheadh théid iad fhathast ann.

*Bana-chriosduidh.* Dh' fhartlaich an leisg orra; cha ghabh iad dragh am bruthach a dhìreadh. Agus tha e air a choilionadh dhoibhsan, mar tha e sgrìobhta, "Tha slighe an leisgein mar challaid droighinn." Gnath. xv. 19. Is fearr leo imeachd air ribe no am bruthach so a dhìreadh, agus an t-slighe chum a bhaile a ghabhail.

An sin thòisich iad ris a' bhruthach a dhìreadh; ach mu'n d'rainig iad am mullach thainig anail Bhana-chriosduidh na h-uchd, agus thuirt i, is docair a bheinn so ri direadh cha'n ìoghnadh ged a roghnaich iasdan leis an docha socair na maith an anma rathad is usa. An sin thuirt Tròcair, 's eigin domh suidhe; 's fheudar dhomhsa sin cuideachd, ars am fear a b'òige do 'n chloinn. Na suidhibh, idir san àite so, arsa, Misneachail, oir tha suidheagan an Rìgh beagan os ar ceann: an sin ghabh e 'm fear beag air laimh, agus thug e chum an t-suidheagain iad.

An uair a thainig iad a chum an àite sin, bha iad uil' an geall air suidhe, oir bha iad ro bhlàth le strì dìreadh na h-uchdaich. An sin thuirt, Tròcair, nach taitneach fois do'n aitim a bhios sgìth! Mat. xi. 28. Nach maith a gheibhear Uachdaran an luchd-thuruis a shôlair a shamhuil so do dh' ionad fois doibh. Chuala mi iomadh iomra ma'n t-suidheagan so; ach cha'n fhaca mi riamh roimhe e. Thugamaid an aire nach coidil sinn an so; oir, mar a chuala mi, 's daor a dhìol Criosduidh air sin a dheanamh.

An sin thuirt Misneachail ris a chloinn, Cionnus a nis a tha sibh mo leanabana aillidh? Ciod 'ur barail mu dhol air chuairt? Fhreagair am fear a b' òige, cha mhòr nach d'thug mi thairis, ach tha mi toirt buidheachais duitsa a rinn còmhnadh rium am fheum. Agus tha e nis a' teachd gu m' cuimhne na dh' innis mo mhàthair dhomh, eadhon, Gun robh an t-slighe do fhlaitheas gu cas corrach, agus an t-slighe chum ifrinn gu còmhnard socair. Ach 's fearr leamsa an uchdach a dhìreadh chum beatha, na'm bruthach a thearnadh chum bàis.

An sin thuirt Tròcair, Ach 's e'n sean-fhocal, Tha'm bruthach a thearnadh so-dheanta : Ach, arsa Seumas, am fear a b'òige, Thig an là, a reir mo bharailse, gur e'm bruthach a thearnadh is deacaire r'a dheanamh. 'S math an gille thu, thuirt Misneachail, thug thu deadh fhreagradh dhi. An sin rinn Tròcair gàire, ach bha nàire air an leanabh.

*Bana-chriosduidh.* Thigibh agus ithibh greim, am feadh a tha sibh a' gabhail fois.

Oir tha'n so mìr do ghràn-abhall, a thug am Fear-mìnichidh dhomh, maille ri cnuachd do chìr-mheala, agus searrag dhibhe. Bha mi meas, arsa Tròcair, gun tug e ni-eigin duit, a chionn gun d'rinn e guth a leth-taobh riut. Rinn e sin, thuirt an té eile : Ach mar thuirt mi riut an toiseach, bithidh agadsa co'-roinn do gach math a gheibh mise, a chionn gun d'fhalbh thu cho toileach leam. An sin thug i do Thròcair agus do'n chloinn, agus dh' ith iad deth : Agus thuirt i ri Misneachail, an gabh thu co-roinn leinne ? Ach freagair e, gun robh iadsan a' dol a thriall air an turus, agus tha mise ri pilleadh dhachaidh gun dàil ; gu ma math a ni e dhiubh fein. Cha'n 'eil e na annas ormsa, oir tha mi gu lathail ga fhaighinn aig an tigh. An uair a dh'ith agus a dh'òl 's a rinn iad càileigin chainnt, thuirt am fear iùil riu, Gum b' àm dhoibh a bhi falbh, ma bha iad ga fhaicinn iomchuidh. Leis a sin dh'imich iad agus chaidh a chlann air thoiseach orra ; ach dhi-chuimhnich a Bhana-chriosduidh a searrag dhibhe a thoirt leatha ; agus chuir i fear do'n chloinn ga h-iarruidh. Thuirt Tròcair, cha chreid mi nach ionad calldaich an t-àite so. 'S ann an so a chaill Criosduidh a sgriobhadh ; agus 's ann an so a dh' fhàg a Bhean a searrag na deigh. Ciod a dhuine is cionfath dha so ? Fhreagair am fear-iuil i, gun robh e a' tachairt o chodal no o dhi-chuimhn : tha cuid a' codal 'n uair bu chòir dhoibh bhi nam faireach ; agus tha cuid a dearmad 'n-uair bu chòir dhoibh cuimhneachadh ; agus 'se so a cheart aobhar mu'm bheil cuid do luchd-turuis, aig na h-ionadaibh-suidhe, a' tighinn deth sa chall. Bu chòir do luchd-turuis a bhi ri faire, agus a chuimhneachadh na fhuair iad cheana r'a mhealtuinn ; ach le cion sin a dheanamh, 's minig a tha an gairdeachas a' criochnachadh gu deurach ; mar thachair do Criosduidh san àite so.

An uair a thainig iad chum an àite san d'thug An-

earbs' agus Cion-cruadail iunnsaidh gu Criosduidh a philleadh air eagal nan leomhann, chunnaic iad ionad àrd, agus clàr leathann air ri aghaidh na slighe, agus an rann so sgriobhta air a dh'innseadh c'arson a bha e.

"Thugadh an tì a chi so aire
D'a theangaidh, a's d'a chrì;
Mu'n éirich beud n'is measa dha;
'S gur h-aithreach leis mar ni."

B'e 'n sgriobhadh a bha fo'n rann "Gu'n robh so air "a chuir suas chum peanas a dheanamh orrasan, air am "biodh sgàth dol ni b' fhaide air an turus, le cion-"cruadail no an-earbsa." Chaidh mar an ceudna san ionad so, toll a dheanamh le iarunn teith ann an teangaidh An-earbsa, agus Chion-cruadail, a chionn iunnsaidh a thoirt air Criosduidh a chumail air ais air a thurus.

An sin thuirt Tròcair, tha so ann an càil cosmhuil ri cainnt an t-Salmadair. Salm cxx. 3, 4. *Ciod a bheirear dhuit? no ciod a nithear ort, a theanga chealgach? Geur shaighde laoich, le éibhlibh do'n aiteal.*

Mar so chaidh iad air an aghaidh, gus an d'thainig iad an sealladh nan leomhann. A nis bha Misneachail na dhuine laidir, cha robh sgàth air roimh leomhainn: Ach an uair a thainig iad fa'r an robh na leomhainn, chaidh a chlann a bha air thoiseach orra a nis nan déigh, oir bha eagal aca roimh na leomhainn. Le so fhaicinn thuirt am fear-iuil, Tha mi tuigsinn, a chlann, gur math leibh a bhi air thoiseach far nach mothaich sibh cunnart, ach 's deoin leibh bhi air dheireadh 'n uair chunnaic sibh na leomhainn. Am feadh a bha iad a' triall air an aghaidh, tharuinn Misneachail a chlaidheamh, chum an t-slighe a réiteachadh do'n luchd-turuis a dh' aindeoin nan leomhann. An sin thainig fear gu còmhnadh a dheanamh ris na leomhainn; agus thuirt e ri fear-iuil nan eilthireach, Ciod a thug an so thu? B'e ainm an fhir Gruamach, oir b'àbhaist da bhi na nàmhaid do luchd-turuis, agus b'ann do na famharaibh e.

*Misneachail.* Tha na mnathan agus a chlann so a'triall air eilthireachd, agus 's ann mar so is eigin doibh dol, agus théid iad ann, a dh' aindeoin na ni thu fein agus na leomhainn.

*Gruamach.* Cha'n i so an slighe 's cha mhò a thriallas iad oirre. 'S ann a thainig mise gu cur 'nan aghaidh, agus gabhaidh mi leis na leomhainn.

Cha robh ach beagan dhaoine re ùine mhòr roimhe sin a' gabhail na slighe ; a thaobh gairge nan leomhann, agus gruamaichead an fhir a bh' air an crann, ionnus gu'n robh feur air fàs air an t-slighe.

An sin thuirt a Bhana-chriosduidh, Ged a bha na rathaide mòra gun tathaich roimhe so, agus ged a dh'-imich an luchd-turuis air rathaidibh seachranach, cha'n fheud a chùis a bhi mar sin, o'n a dh' èirich mise. A nis o'n a dh' èirich mis am mhàthair ann an Israel. Breith v. 6, 7.

*Gruamach.* An sin mhionnaich e air na leomhainn, gu'm bitheadh : agus dh'iarr e orra gabhail as an t-slighe, 'is nach faigheadh iad seachad mar sin.

*Misneachail.* Ach thug misneachail a cheud ionnsuidh air Gruamach, agus ghabh e dha cho neo-maitheach le chlaidheamh 's gun do chuir e an ruaig air.

*Gruamach.* An sin thuirt e, 's e teicheadh, Am marbh thu mi air mo chrìch féin ?

*Misneachail.* 'S e rathad mòr an Righ air am bheil sinn, agus chuir thusa do chuid leomhann nan cnaip'-starraidh air an t-slighe ; ach ged nach 'eil na boirionn-aich agus a' chlann so ach lag, theid iad air an aghaidh air an t-slighe thar amhaich do chuid leomhann. Le sin a ràdh tharruinn e 'n lamh agus bhuail e gu tàbhachdach e, leis an do chuir e air a ghlùinibh e. Leis a bhuille so bhris e cholgaid, agus ghearr e 'n leth lamh dheth. An sin bheuc am famhair cho oillteil 's gun do chuir e uamh-as air na h-eilthirich, ach gidheadh bha iad toillichte 'n uair a chunnaic iad e 'na shìneadh a' call fhola. Bha na leomhainn an ceangal, agus cha b' urrainn doibh beud sam bith a dheanamh. Uime sin an uair a bha Gruamach màrbh, thuirt Misneachail riu iad g'a leanailt-san, agus nach tigeadh dochann sam bi orra o na leomhannaibh. Air an aobhar sin chaidh iad air an aghaidh ; ach bha na mnathan air bhall-chrith an àm dhoibh bhi dol seachad : bha chlann mar an ceudna an droch cor le h-eagal ; ach fhuair iad uile seachad gun tuilleadh ciorraim.

Cha b'fhada gus an d'thainig iad gu tigh an dorsair : oir bha eagal na h-òidhche orra, uime sin luathaich iad an ceum, a chionn gun robh e cunnartach a bhi coiseachd feadh na h-oidhche. 'S an uair a thainig iad chum a gheata, bhuail am fear-iuil a bh' ac' aige, agus thuirt an Dorsair, Cò bha'n sin ? Ach cho luath 's a chual e am

fear-iuil ag ràdh,'S mis a th'ann, dh' aithnich e a ghuth, agus thainig e nuas; oir bha'm fear-iuil cleachdta ri bhi tighinn a' deanamh iuil do luchd-turuis. An uair a thainig e nuas, dh'fhosgail e'n dorus, agus air dha am fear-iuil fhaicinn, cha tug e'n aire do na mnàithibh agus do'n chloinn, oir bha'n dorch ann: thuirt e, Ciod a Mhis-neachail a th' air t'aire cho anmoch so? Thainig mi, thuirt e, le luchd-turuis, agus tha òrdugh aca o m' Thighearna tàmh a ghabhail an so an nochd. Bhithinn an so o chionn fada, mar cuirte moille orm leis an fhamhair a b' àbhaist dol an leith-sgeul nan leomhann: ach an deigh dhomh cath gailbheach a bhi agam ris, sgath mi as e, agus thug mi an luchd-turuis gun chiorram chum an àite so.

*Dorsair.* Nach téid thu stigh, agus nach fuirich thu gu maduinn.

*Misneachail.* Cha téid, pillidh mi an nochd fhathast a dh' ionnsuidh mo Thighearna.

*Bana-chriosduidh.* O! a dhuin' fhoghaintich, cha'n 'eil fios agam cionnus a dhealaicheas sinn riut air an turus; bha thu cho tairis chaoimhneil ruinn: chuir thu'n cath cho duineil as ar leth; bha thu cho dùrachd-ach ga'r comhairleachadh, 's nach di-chuimhnich sinn am feasd do chaoimhneas duinn.

*Tròcair.* B'fhearr leam gum biodh do chuideachd againn gu ceann ar n-uidhe! Cionnus is comasach do bhoirionnaich bhochda mar tha sinne, dol troimh shligh-ibh a tha cho làn do thrioblaidean s' a tha i so, gun char-aid gun fhear dìon?

An sin thuirt Seumas am fear a b'òige do'n chloinn ris. O deonaich dol leinn, chum ar còmhnadh, a chionn gu'm bheil sinne cho lag, agus an t-slighe cho cunnart-ach.

*Misneachail.* Tha mis air iarrtus mo Thighearna: ma dh' àithneas e dhomh a bhi'm fhear-iuil agaibh gu ceann 'ur n-uidhe, 's deònach a ni mi e; ach tha choir' agaibh fein nàch d' iarr an toiseach e; oir an uair a thuirt e rium teachd an fhad so leibh, an sin bu chòir dhuibh asluchadh air gun leigeadh e gu ceann 'ur turuis leibh mi, agus dheonaicheadh e dhuibh e. Ach san àm so 's eigin domh 'ur fàgail, agus a nis a dheadh Bana-chriosd-uidh, a Thròcair, agus mo chlann ghasta, slàn leibh:

An sin dh' fheoraich an dorsair Furachair, do Bhana-

chriosduidh cò bu dùthaich, agus bu chàirdean di; fhreagair i, gun d'thainig i o bhaile Leir-sgrios; gum bu bhanntrach i, gun robh a fear marbh, d'am b'ainm Criosduidh am fear-turuis. Am b'e sin t'fhear, ars' an dorsair? B'e, thuirt ise, agus is iad sin a chlann; agus 's i'n nighean so aon do mhuinntir a bhail' againn. An sin bhuail an dorsair a chlag, mar is gnà leis air a shamhuil sin do dh'aobhar fath, agus thainig chum an doruis aon do na nigheanaibh, d'am b' ainm Inntinn-iriosal. Agus thuirt an dorsair rithe, i dhol a dh'innseadh dhoibhsan a bha steach, Gu'n robh a Bhana-chriosduidh, bean Chriosduidh, agus a clann air teachd an fhad so air an turus air eilthireachd. Chaidh i uime sin a steach, agus dh' innis i dhoibh e. Agus O! bu shòlasach leo an sgeul 'n uair a chual iad e.

Thainig iad le dian chabhaig chum an dorsair, oir bha Bhana-chriosduidh 'na seasamh fhathast aig an dorus. An sin thuirt cuid do'n mhuinntir bu shuidhichte rithe, Thig a steach a Bhana-chriosduidh, a bhean a bh' aig' an deagh dhuine, thig a steach thu fein agus na tha maille riut. Mar sin chaidh i a steach, agus lean a clann agus a bana-chompanach i. An uair a chaidh iad a steach, chaidh an toirt do sheomar ro mhòr, far an d' iarradh orra suidhe; shuidh iad agus chaidh ceannard an tighe a ghairm chum am beatha a dheanamh. An sin thainig iad a steach agus shuidh iad, agus air dhoibh a thuigsinn cò iad, chuir iad fàilt orra le pòig, agus thuirt iad riu, 'S e 'ur beatha, a shoithichean gràis Dhé; 's e 'ur beatha againne, a chàirde dìleas.

A nis, a chionn gun robh e anmoch, agus do bhrìgh gun robh an luchd-turuis sgìth, agus fann le bhi 'g amharc na caomhnaig, agus leomhainn bhorba, dh' iarr iad orra deanàmh deas cho luath 'sa dh' fheudadh iad chum gabhail mu thàmh. Ach thuirt muinntir an tighe riu, nach gabhadh, gus an itheadh iad greim bidh; oir dheasaich iad uan fa'n comhair, leis na nithibh a bhuineadh dha. Eoin i. 29. Oir chual an dorsair gun robh iad a' teachd, agus dh' innis e dhoibhsan a bha steach e. Mar sin an deigh na suipeireach, 's a chriochnaich iad an ùrnuigh le sailm a sheinn, dh' asluich iad comas dol a luidhe. Ach ma dh' fheudas mi bhi cho dàna, rachamaid a luidhe sa' cheart seomar san do luidh m'fhear

'n uair a bha e'n so ; rinn iad mar sin, agus luidh iad uile san aon seòmar. An uair a ghabh iad mu thamh thòisich a Bhana-chriosduidh agus Tròcair ri labhairt mu nithe a bha feumail.

*Bana-chriosduidh.* 'S beag a bha dhuil agam aon uair, gun tiginn an deigh m'fhir air a thurus.

*Tròcair.* 'S ceart cho beag a bha dùil agad gun luidheadh tu 'na sheomar, agus na leabaidh, mar tha thu sa' cheart àm so a' deanamh.

*Bana-chriosduidh.* Is lugha na sin a bha dhuil agam e fein fhaicinn ann an sòlas, no idir gun tugainn aoradh leis-san do'n Tighearn an Righ ; 's gidheadh tha dòchas agam a nis gun tachair sin.

*Tròcair.* Eisd! An cluinn thu fuaim ?

*Bana-chriosduidh.* Air leam gun cluinn, 's ann a tha'n ceòl so mar ghairdeachas gun d'thainig sinne an so.

*Tròcair.* 'S iongantach sin ! ceòl san tigh, ceòl sa' chridhe, agus ceòl mar an ceudna ann an neamh, a chionn gum bheil sinne ann an so !

Thug iad mar sin ùine bheag a' còmhradh, agus chaidil iad. 'S an uair a dhùisg iad sa' mhadainn, thuirt a Bhana-chriosduidh ri Tròcair.

*Bana-chriosduidh.* Ciod a thug ort a bhi gàireachdaich an ràoir a' d' chadal ? Bha mi 'm barail gu'n robh thu bruadar ?

*Tròcair.* 'S mi a bha ; agus bu taitneach am bruadar e ; ach am bheil thu cinnteach gun d' rinn mi gàire.

*Bana-chriosduidh.* Rinn thu sin ; ghàir thu gu cridheil ; ach guidheam ort innis dhomhsa do bhruadar.

*Tròcair.* Bha mi bruadar gun robh mi 'm shuidh am aonar an àit uaigneach, a' caoidh cruas mo chridhe.

Air leam nach robh mi fada san ionad sin, 'n uair a thainig mòran m' am thimchoill gam fhaicinn, a dh' èisdeachd ris na thuirt mi. Dh' èisd iadsan, agus bha mis' a' caoidh cruas mo chridhe. Le so a chluintinn, rinn cuid diubh gàire fanoid umam, thuirt cuid eile nach robh annam ach òiseach, agus theann cuid eile ri m' thilgeadh a null agus a nall. Le iad a dheanamh sin, air leam gu'n d'amhairc mi suas, 's gum faca mi aon a' teachd a' m' ionnsuidh air a sgiathaibh ; agus thuirt e rium, Ciod a dh' fhairich thu, a Thròcair ? 'S an uair a chual e mo ghearan, thuirt e, Gun robh sìth dhuit : thiormaich e mar an ceudna mo shùilean, agus sgeud-

aich e mi le h-airgiod agus le h-òr. Esec. xvi. 8—13. Chuir e slabhruidh òir mu'm mhuineal, cluas-fhailean am chluasaibh, agus crùn maiseach air mo cheann. An sin ghlac e air laimh mi, agus thuirt e, a Thròcair, lean mise. Dh' imich e suas, agus lean mis e, gus an d'-rainig sinn geat' òir. An sin bhuail e; 's an uair a chaidh fhosgladh, chaidh an duin' a steach, agus lean mis e chum righ-chaithir, air an robh fear 'na shuidhe; agus a deir e rium, 'S e do bheatha a nighean. Bha'n t-ionad ag amharc dealrach, mar a ghrian; agus air leam gum faca mi t'fhear san àite sin: agus mhosgail mi o m' aisling, ach an d'rinn mi gàire?

*Bana-chriosduidh.* Rinn! agus 's math a dh'fheudadh tu sin, a chionn thu t-fhaicinn féin co rìomhach. Oir tha mi 'g innseadh dhuit gum bu mhath am bruadar a bh' ann; agus tuigidh tu gum bi e mar sin air a cheann ma dheireadh. Oir labhraidh Dia aon uair, seadh, dà uair, ged nach toir duine fainear, ann an aisling, ann an taisbein na h-òidhche, 'n uair a thuiteas cadal trom air daoine, 'n uair a bhios iad nan suain air an leabaidh. Iob xxxiii. 14, 15. Cha ruig sinn a leas fuireach nar dùisg a chainnt ri Dia air ar leabaidh, tha e-san comasach air teachd far am bi sinn nar suain, agus a thoirt oirnn a ghuth a chluintinn. Tha ar cridhe gu minig 'na dhùisg 'n uair a bhios sinne 'nar cadal, agus labhraidh Dia ris a sin, aon chuid le cainnt, le gnàth-fhocail, le comharr-aidhibh, no le samhlaidhibh, cho math 's ged a bhiodh aon na dhùisg.

*Tròcair.* O'n a tha chùis mar sin, 's toilichte mi do'm aisling, oir tha dòchas agam nach fada gus an tig i gu crìch, chum gun dean mi gàire rithist.

*Bana-chriosduidh.* Saoilidh mi gur mithich dhuinn èiridh, agus fios fhaiginn ciod is còir dhuinn a dheanamh.

*Tròcair.* Ma bheir iad cuire dhuinn fuireach rè seal, gabhamaid ris gu toileach. Tha mi ni 's deonaiche fuir-each an so c'ar tamuill, a chum gum fàs mi eolach air na h-òighean sin; air leam gu'm bheil Crionnachd, Cràbh-adh, agus Seirc, eireachdail agus suidhichte nan coslas.

*Bana-chriosduidh.* Chi sinn ciod a ni iad. Uime sin an uair a bha iad nan uidheam, chaidh iad sios, agus dh' fhiosraich iad ga chéile mar fhuair iad tàmh na h-òidhche.

*Tròcair.* Gu ro mhaith; cha d'fhuair mi riamh tàmh a b' fhearr.

An sin thuirt Crionnachd agus Cràbhadh, ma ghabh-as sibh os laimh fuireach an so rè tamuill, 'se 'ur beatha gus an ni is fearr a th' againne r'a thoirt duibh.

*Seirc*. 'S e le ceud gean-maith. Mar so dh' aontaich iad fuireach rè còrr agus mìos, agus bha iad feumail ga chéile. 'Sa chionn gum b' àill le Crionnachd a thuig-sinn mar dh' àraich a Bhana-chriosduidh a cuid cloinne, dh' iarr i cead an ceasnachadh. Fhuair i làn chomas sin a dheanamh ; agus thionnsgain i air Seumas, am fear a b' òige.

*Crionnachd*. Agus thuirt i, Thig a Sheumais, an aithne dhuit innseadh dhomh, Co rinn thu ?

*Seumas*. Rinn Dia an t-Athair, Dia am Mac, agus Dia an Spiorad Naomh.

*Crionnachd*. 'S maith an gill' thu. An aithne dhuit co a shaor thu ?

*Seumas*. An t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh.

*Crionnachd*. Ro mhath. Ach cionnus a tha Dia an t-Athair ga d' shaoradh ?

*Seumas*. Tre a ghràs.

*Crionnachd*. Cionnus a tha Dia am Mac ga d' shaoradh?

*Seumas*. Le a dhìoladh agus le Eadar-ghuidhe.

*Crionnachd*. Agus cionnus a tha Dia an Spiorad Naomh ga d' shaoradh ?

*Seumas*. Le shoillseachadh, le ath-nuadhachadh, agus le a choimhead.

An sin thuirt Crionnachd ris a Bhana-chriosduidh, 'S cliuiteach dhuit mar tha thu togail do chuid cloinne. Tha mi cinnteach nach ion domh na ceistean sin fheòr-aich do 'n chuid eile dhiubh, o'n a tha'm fear is òige cho fiosrach umpa. Bheir mi nis ionnsuidh air an ath-fhear is òige.

*Crionnachd*. An sin thuirt i ri Ioseph, oir b'e sin ainm, an deoin leat mise gad cheasnachadh ?

*Ioseph*. Tha mi ro dheonach.

*Crionnachd*. Co e 'n duine ?

*Ioseph*. Bith reusonta, air a chruthachadh le Dia, mar thuirt mo bhràthair.

*Crionnachd*. Ciod a tha'm focal saoradh a' ciallachadh?

*Ioseph*. Tha gun d'thug an duine e fein, trid a pheac-aidh, do staid ciomachais agus truaighe.

*Crionnachd.* Ciod a tha air a chiallachadh le bhi air ar saoradh leis an Trionaid?

*Ioseph.* Tha gu'm bheil am peacadh na an-tighearna cho cumhachdach, 's nach urrainn aon neach ar toirt as a charamh ach Dia; agus gu'm bheil Dia cho bàigheil chàirdeil ri daoinibh, 's gun do shaor e da rìreadh as a chor thruagh so iad.

*Crionnachd.* Ciod a bha'n rùn Dhé leis an duine shaoradh?

*Ioseph.* Bha glòir ainme, a ghràis agus a cheartais, &c. agus sonas siorruidh a' chinne-daoine.

*Crionnachd.* Co iad iadsan a theid a shaoradh?

*Ioseph.* Iadsan a ghabhas r'a shaoradh-san:

*Crionnachd.* A Ioseiph, 's maith a theagaisg do mhàthair thu, agus thug thus an deadh aire do na thuirt i riut.

An sin thuirt i ris an fhear a b'fhaigse dha,

*Crionnachd.* Thig, a Shomhairle, am bheil thusa toileach do cheasnachadh?

*Somhairle.* Tha, m'as toil leats e.

*Crionnachd.* Ciod e an t-ionad Flaitheas?

*Somhairle.* Ionad agus cor ro bheannuichte, a chionn gu bheil Dia gabhail comhnuidh ann.

*Crionnachd.* Ciod an t-àit a th'an ifrinn?

*Somhairle.* Ionad agus cor ro bhrònach, a chionn gur ann a tha'm peacadh, an diabhol, agus am bàs a' gabhail còmhnuidh.

*Crionnachd.* C'arson bu mhaith leat dol do Neamh?

*Somhairle.* Chum gu'm faic mi Dia, agus gun toir mi seirbhis gun sgìos da; chum gu'm faic mi Criosd, agus gun toir mi gràdh bith-bhuan da; chum gu'm bi lànachd sin an Spioraid Naoimh annam, nach fheud mi air aon chor a mhealtuinn an so.

*Crionnachd.* 'S maith am fleasgach thusa cuideachd, agus 's maith a dh' iunnsaich do mhàthair thu.

An sin thuirt i ri Mata, oir b'e sin ainm an fhir bu shine, An àill leatsa mise gad cheasnachadh?

*Mata.* 'S àill.

*Crionnachd.* Feoraicheam dhiot ma ta, An robh bith aig aon ni air thoiseach air Dia?

*Mata.* Cha robh; oir tha Dia bith-bhuan: cha mhò a bha bith aig aon ni, ach aige fein, gu toiseach a' cheud là. Oir an sè laithibh rinn Dia nèamh agus talamh, an fhairge agus gach ni a ta annta.

*Crionnachd.* Ciod a bharail a th' agad mu'n Bhìobull?

*Mata.* Tha, gur e focal naomh Dhé e.

*Crionnachd.* Am bheil aon ni sgriobhta ann nach 'eil thu tuigsinn?

*Mata.* Tha iomadh ni.

*Crionnachd.* Ciod a ni thu 'n uair a tharlas ni ort nach urrainn duit a thuigsinn?

*Mata.* Tha mi meas gur e Dia gu mòr is glice na mise. Tha mi fòs a'guidhe air gu'n nochd e dhomh na h-urrad deth 's a bhios feumail domh.

*Crionnachd.* Ciod a' bharail a th' agad mu aiseirigh nam marbh?

*Mata.* 'Si mo bharail gun éirich iad mar chaidh an adhlacadh; ionann ann an gnè, ge nach bi iad ionann ann an truaillidheachd. Agus tha mi creidsinn so air dha sheol; *Air tùs,* Air son gun do gheall Dia e, *'S an dara h-àite,* A chionn gur urrainn da a cho-ghealladh.

An sin thuirt Crionnachd ris a' chloinn, 'S eigin duibh éisdeachd fhathast ri 'r màthair, oir 's urrainn di tuille fhoghlum dhuibh fathast. 'S eigin duibh cuideachd an aire thoirt do gach seanachas maith a chluinneas sibh aig daoin eile: 's ann air 'ur sons' a their iad e. Thugaibh an aire chùramach do na tha nèamh agus talamh a' teagasg dhuibh: ach gu sònruichte bithibh tric a' cnuasachd an leabhair a thug air ur n-athair falbh air eilthireachd. Foghlumaidh mise dhuibh gach ni a dh' fheudas mi am feadh a bhios sibh an so, agus bithidh mi toilichte ma dh' fheòraicheas sibh dhiom nithe a bhios chum 'ur leas.

Ach cha robh an luchd-turuis an sin ach seachduin, an uair a bha suiridheach aig Tròcair, d'am b' ainm. Grad-charach, duine bha fior mhodhail, 's a bha gabhail os laimh a bhi diadhaidh, ach bha e 'n ro gheall air an t-saoghal. Mar so thainig e uair no dha a dh' ionnsuidh Thròcair agus leig e ris a ghràdh dhi. Bha Tròcair fior mhaiseach, agus thaitinn i gu maith ris.

Bha i ro ghniomhach, cha robh i deonach bhi idir 'na tàmh; oir mar biodh aice fein a bheag r'a dheanamh, bhiodh i 'g obair air deanamh eudaich dhoibhsan a bhiodh feumach. Agus a chionn nach robh Grad-charach fiosrach ciod a bha i deanmh riu, thaitinn e gu maith ris nach robh e ga faicinn idir 'na tamh: air leis gun deanadh i deadh bhean-tighe.

Dh'innis Tròcair mu'n t'suiridhe do na h-ingheanaibh eile bha m'an tigh, agus rannsuich i mu thimchioll an fhir, oir b'aithne dhoibhsan e ni b'fhearr na b'aithne dhise e. Dh'innis iad di gun robh e 'na dhuine anabharra gniomhach, a' gabhail air a bhi diadhaidh, ach gun robh iad fo eagal nach robh mòran do chumhachd na diadhachd aige.

Cha bhi cuid agamsa dheth, mata, arsa Trocair; oir tha mi cur romham nach gabh mi am feasd fear a bhios na leth-trom air m'anam.

Fhreagair Crionnachd, Nach cuireadh e mòr dhragh oirre a chur air cùl; oir nan leanadh i air a dheanamh mar bu ghnàth leatha, nach b'fhada gus nach cuireadh e dragh oirre.

B' ionann a thachair, oir an ath-uair a thainig e bha i mar b'abhuist dhi a' deanamh suas cheartaichean fa chomhair nam bochd. An sin thuirt e rithe, Am bi thu do ghnàth a deanannaich? Bithidh, a deir ise, an darna cuid domh fhein no do chàch. Agus cia meud a chosnas tu san latha, thuirt e-san. 'S ann, ars ise, a tha mi deanamh nan nithe sin chum gum bi mi saoibhir an deadh oibribh, chum gun suidhich mi deadh steigh, gu greim a dheanamh air a' bheatha mhaireannaich, 1 Tim. vi. 17, 18, 19. Ciod a ni thu dhiubh, thuirt e-san? Sgeadaichidh mi an lomnochd leo, deir ise; 'N uair a chual e sin thuit a dha laimh r'a thaobh; agus cha d'-thainig e tuilleach air an t-suiridhe: 'S an uair a dh'-fhiosraicheadh dheth ciod bu choireach ris, thuirt e gun robh Tròcair na boirionnach eireachdail, ach gun robh droch smuainte cur dragh oirre.

An uair a dh'fhàg e i, thuirt Crionnachd rithe, Nach? dubhairt mise ruit nach b'fhada gus an tréigeadh e thu Cha'n e a mhàin sin, ach togaidh e droch cliù ort: Oir ged a tha e gabhail air a bhi diadhaidh, agus gum bheil gràdh aige do Thròcair; gidheadh tha 'n dà ghnè cho calg-dhìreach an aghaidh a chéile, 's nach saoil mi gun tig iad am feasd cuideachd.

*Tròcair.* Dh'fneudainnse bhi pòsda roimhe so, ged nach robh mi ga sheanachas; ach cha bu toigh leo mo sheol, ged nach robh coire aca ri fhaotainn do m' choslas: Air chor 's nach do chòird sinn.

*Crionnachd.* S' beag meas a th' air Tròcair r'ar linnne, ach an t-ainm: 's beag a bheir spéis do d' ghnàthachadh-sa.

*Tròcair.* Cha 'n 'eil comas air, mar gabh a h-aon idir mi, buanaichidh mi am òigh, no bithidh mo ghnàthachadh dhomh an àite fir-phòsda. Cha'n fheud mi mo ghné a mhùghadh; agus air son fear a ghabhail a bhiodh an aghaidh mo nàduir, 's fearr leam gu mòr a bhi falamh. Bha piuthar dhomhsa, d'am b'ainm Fiughantach, pòsda ri fear dhiubh sud; ach dh'fhartluich orra còrdadh; ach o'n a chur mo phiuthar roimpe gum buanaicheadh i mar thòisich i, le bhi caoimhneil ris na daoinibh bochda, chuir an t-Iargaltaiche ud a mach air an dorus i.

*Crionnachd.* Cuiridh mi geall gu'm b'fhear-aidmheil e.

*Tròcair.* B' fheadh gu deimhin; agus 's eagal leam gu'n robh e mar tha mòran do mhuinntir an t-saoghail; ach cha bhi cuid agam dhiubh.

San àm so dh' fhàs Mata, am mac bu shine bh' aig a Bhana-chriosduidh gu tinn, agus bha e ro an-shocrach, le goimh a bha na innigh, ionnus gun robh e air uairibh fo chràdh anabarrach. Bha chomhnaidh fagus doibh seann lighich d'am b' ainm Eolach; chur iad ga iarruidh gu fhaicinn, agus thainig e. An uair a dh' fheuch e chuisle, 's a ghabh e beachd air an òganach, thuig e gur h-e greim-mionaich bu thinneas da: agus thuirt e r'a 'mhàthair, Ciod an lòn a bha e cleachda fhaotainn? Cha n 'eil aon ni, *ars* a mhàthair, ach lòn fallain. Thuirt an Lèigh gun d'ith e o chionn ghoirid ni-eigin nach do chnàmh e, agus nach falbhadh e gun chungaidh-leighis a ghnàthachadh. 'S eigin da puragaid fhaotainn, no cha bhi e beò.

An sin thuirt Somhairle r'a mhàthair, ciod an ni a thionail agus a dh' ith mo bhràthair? co luath sa thàr sinn o'n gheata bha aig ceann na slighe so: m' as cuimhne leibh e, bha lios meas ri taobh na slighe, agus bha cuid do 'n toradh an crochadh thar a bhalla, agus spion agus dh' ith mo bhràthair cuid deth.

*Bana-chriosduidh.* Tha thu fior, mo leanabh, deir i, dh' ith e dheth gun teagamh: Bhac mis' e, ach dh' ith e dheth an aghaidh mo thoile.

*Lighich.* Thuig mise gu'n d' ith e ni-eigin nach robh maith; agus 's e am meas sin an ni is cronail dh' fheudadh e ithe. 'Se toradh lios-meas Bheelsebuib a th' ann. Is ioghnadh leam nach tug aon neach sanus duibh uime; 's iomadh neach air an tug e am bàs.

*Bana-chriosduidh.* An sin bhuail a Bhana-chriosduidh

a basan, agus thuirt i, O a leinibh amaidich, agus a mhàthair neo-chùramaich, ciod a ni mi riut?

*Lighich.* Na bi gu ro mhòr air do chùradh; feudaidh e bhi gu maith fhathast; ach 's eigin da puragaid thilg-idh a ghabhail.

*Bana-chriosduidh.* Na caomhain saothair a chaitheadh air, agus buin ris a réir t'fhiosrachaidh, ge b'e luach a bheir mi 'na éirig.

*Lighich.* Cha'n eagal nach còird sinn, Eabh. x. 1, 2, 3, 4. Mar sin rinn e puragaid dha, ach bha i ro lag; chaidh a deanamh suas le fuil ghabhar, le luaithre aighe, agus le sùgh hisoip, &c. An uair a mhothaich an Léigh gun robh a' phuragaid tuilleadh 's lag, dh' ullaich e aon eile bha freagarrach: a rinneadh do chorp agus do dh' fhuil Chriosd, Eoin vi. 54, 55, 56, 57. Eabh. ix. 14. Bheir lighichean cungaidh-leighis iongantach do'n mhu-inntir a bhios fo 'n cùram; agus bha i so air a deanamh suas, le gealladh no dhà agus le cuibhrionn iomchuidh do shalunn, Bha e ri tri dhiubh sin a ghabhil a cheud-longaidh, ann an leth-bhodach do dheoir an aithreachais. An uair a bha 'n ìoc-shlainte so na h-uidheam, 's air a toirt a dh' ionnsuidh an òganaich, cha bu deoin leis a gabhail, ged a bha e air a chràdh le goirteas, mar gun spìont as a chéile e. 'S fheudar dhuit a gabhail, thuirt an Léigh. Tha e teachd am aghaidh, ars an gille; 's eigin duit a gabhail, thuirt a mhàthair, Sech. xii. 10. Tilgidh mi rithist a mach i, ars an gille. Ciod am blas a th' orra, thuirt a mhàthair ris an Léigh? Cha 'n 'eil droch bhlas sam bith orra, thuirt an Léigh; agus leis a sin bhuin i rithe le barr a teanga: Agus thuirt i ris, O a Mhata, tha 'n ìoc-shlaint so ni's mìllse na mil. Gabh i air ghaol do mhàthar, do bhràithrean, do bheatha féin, agus air ghaol Tròcair. Ach mu dheireadh le mòran earalachadh, agus le ùrnuigh ghearr air son a soirbheach-aidh, ghabh e i, agus dh' oibrich i gu sèimh air. Chuir i tharais e ann am dùsal codail, leis an d' fhuair e fallas, a chuir air falbh an goirteas.

An ùine bheag dh' èirich e, agus bha e na urrainn dol m'an cuairt le luirg, agus rachadh e o sheomar gu seo-mar, agus dheanadh e cainnt ri Crionnachd, ri Cràbh-adh, agus ri Seirc, mu thimchioll a thinneis, agus mar chaidh a leigheas.

San uair a bha 'n t-òganach glan leighiste, dh' fheor-

aich a Bhana-chriosduidh do'n Léigh, ciod a b' eigin da fhaotainn air son a shaothrach agus a chùraim a ghabh e do'n ghille? Agus a deir e, "'S eigin duit ìocadh do Cheannard oiltigh nan Lighichean," Eabh. xiii. 11—15: a réir gnà na cùise.

*Bana-chriosduidh.* Ach a deir ise, ciod tuilleadh air am maith an ioc-shlainte so?

*Lighich.* Is ìoc-shlaint choitchionn i: tha i math air son gach gné eucail a bhios air luchd-cuairte; 's an uair a théid a h-ulluchadh air chòir, gleidhidh i a feart ùine mhòr.

*Bana-chriosduidh.* Bi cho math 'sgun dean thu suas domhsa dà bhòstan dheug dh' i; oir ma gheibh mi iad sin, cha ghabh mi cungaidh-leighis sam bith eile.

*Lighich.* Tha 'n ioc-shlaint so math a chumail air ais eucail, cho math 's gan leigheas 'n uair a thig iad air neach. Feudaidh mi a ràdh le barandas, ma ghnàthaicheas duine an ìoc-shlainte so, gun toir i air duine bhi beo gu siorruidh, Eoin vi. 50. Ach a dheagh Bhana-chriosduidh, cha 'n fheudar a gabhail air aon doigh eile ach mar sheol mise, no cha dean i feum sam bith. Uime sin thug e dh' i ni 's leoir air a son fein, air son a cuid cloinne, agus air son Tròcair; agus thuirt e ri Mata an aire thoirt mar dh' itheadh e meas an-abuich a rithist; agus an uair a phòg se iad, dh'fhalbh e roimhe.

Chaidh ainmeachadh roimhe, gun dubhairt Crionnachd ris a chloinn gum feudadh iad ni air bith a bhiodh feumail fheoraich dh'i, agus gun innseadh i dhoibh e.

An sin thuirt Mata rithe, C' arson mar bu trice bhiodh blas searbh air cungaidh-leighis?

*Crionnachd.* A nochdadh cia cho neo-thaitneach 'sa tha focal Dé, agus a thoradh, do'n chridhe fheolmhor.

*Mata.* C' arson a dh' oibricheas puragaid ma bhios i math?

*Crionnachd.* A nochdadh gun glan am focal an cridhe, agus an inntinn, 'n uair a dh' oibricheas e gu h-éifeachdach, araon do'n anam agus do'n chorp.

*Mata.* Ciod bu chòir dhuinn a thuigsinn le lasair ar teine a dhìreadh suas? agus a' faicinn gathan àigh agus cumhachd drùighteach na gréine a' tearnadh a nuas?

*Crionnachd.* Le dol suas an teine, tha e teagasg dhuinn dìreadh ri flaitheas, le tograidh dhian dhùrachdaich: agus leis a ghréin a chuir a teas, a gathan agus a cumh-

achd drùighteach a nuas, tha e teagasg dhuinn gu'm beil Slanuighear an t-saoghail, ged a tha e àrd, a'ruigheachd a nuas oirnne le ghràs agus le ghràdh.

*Mata.* Cia as a tha'n t-uisge aig na neoil ?

*Crionnachd.* As an fhairge.

*Mata.* Ciod a tha sin a' teagasg dhuinn ?

*Crionnachd.* Gum bu chòir do luchd-teagaisg an teagasg fhaighinn o Dhia.

*Mata.* C'arson a tha na neoil gam falmhachadh féin air an talamh ?

*Crionnachd.* A nochdadh gum bu chòir do luchd-teagaisg na b'aithne dhoibh mu Dhia fhoillseachadh do dhaoine.

*Mata.* C'arson a chithear am bogha-frois ris a ghréin ?

*Crionnachd.* A nochdadh gu'm bheil coi-cheangal gràis Dhé air a dhaighneachadh dhuinn ann an Criosd.

*Mata.* C'arson a tha na tobraichean a'teachd d'ar n-ionnsuidh-ne o'n fhairge ?

*Crionnachd.* A nochdadh gu'm bheil gràs Dé a'teachd d'ar n-ionnsuidh-ne tre chorp Chriosd.

*Mata.* C'arson a tha cuid do na tobraichean ag éiridh o mhullach nam beann ?

*Crionnachd.* A nochdadh gun éirich spiorad nan gràs suas ann an cuid-eigin a tha àrd agus cumhachdach, cho math a's anntasan a tha bochd agus iosal.

*Mata.* C'arson a tha'm beothachadh a' deanamh greim air buaic na coinnle ?

*Crionnachd.* A leigeadh ris duinn m'ar 'eil gràs a' beothachadh a chridhe,nach bi solas na fior bheatha annainn.

*Mata.* C'arson a tha bhuaic agus a gheir uile gu bhi air an caitheamh, a chumail suas solus na coinnle ?

*Crionnachd.* A Leigeadh ris duinn gum bu chòir do'n chorp agus do'n anam a bhi feitheamh, chum gràs De annainne a choimhead ann an deagh riaghailt.

*Mata.* C'arson a tha'm pelican a' lotadh h-uchd féin le gob ?

*Crionnachd.* A bheathachadh a h-àlaich le fuil, agus leis a sin a nochdadh gu'm bheil na h-urrad ghràidh aig an t-Slanuighear bheannuichte d'a shluagh, is gu'n do shaor e iad o'n bhàs le fhuil.

*Mata.* Ciod a theagaisgeas gairm a choilich do neach ?

*Crionnachd.* Teagaisgidh peacadh agus aithreachas Pheadair. Tha gairm a choilich mar an ceudna a noch-

dadh gu'm bheil an là am fagus ; cuireadh ma ta gairm a choilich a d' chuimhne mu latha deireannach agus uamhasach a bhreitheanais.

Bha a nis mu'n àm so am mìos a muigh ; uime sin thuirt iad ri muinntir an tighe gum b'iomchuidh dhoibh bhi falbh. An sin thuirt Ioseph r'a mhàthair, cha chòir dhuibh a dhi-chuimhneachadh fios a chuir chum an Fhir-mhìnichidh, a dh' asluchadh air Misneachail a chur d'ar n-ionnsuidh, chum gun dean e 'n t-iuil duinn air an t-slighe. 'S maith a fhuaradh tu a chur am chuimhne ; 's beag nach do dhi-chuimhnich mi e. Rinn i suas iarrtus, agus dh'earalaich i air Furachair an dorsair, e ga chuir le laimh iomchuidh chum an Fhir-theagaisg : ni an uair a chunnaic e achanaich an iarrtuis, thuirt e ris an teachdaire, Imich, agus innis doibh gun ruig e.

An uair a thuig an teaghlach san robh a Bhana-chriosduidh gun robh a rùn orra bhi triall, ghairm iad an teaghlach uile co-lath, a thoirt buidheachais do'n Righ a chionn e chuir aoidhean cho tarbhach dhoibh d'an ionnsuidh. An uair a rinn iad sin, thuirt iad ris a Bhana-chriosduidh, Nach fearr dhuinn càileigin a nochd-a dhuitse, mar is gnàth leinn a dheanamh do luchd-turuis, air am bi thu meoraich air an t-slighe ? Mar so thug iad i-fein, a clann, agus Tròcair, do sheomar beag, agus nochd iad doibh aon do na h-ùbhlaibh d'an d'ith Eubh, 's a thug i fòs d'a fear : ni air son an deach an cuir a mach á phàrras ; agus dh'fheòraich iad di ciod a bh'ann ? Thuirt ise, Gur ni bh'ann lòn no nimh ; cha'n aithne dhomh' cò aca a th'ann. Dh'innis iad an sin a chùis di, agus bha i fo ìoghnadh. Gen. iii. 6. ; Rom. vii. 24.

An sin thug iad i do ionad eile, agus nochd iad di fàradh Iacoib : agus bha sam àm sin cuid do na h-aingil a' dìreadh air. Gheur-bheachdaich a Bhana-chriosduidh agus a comunn air na h-aingil a dìreadh. An sin bha mhiann orra an toirt do ionad eile, chum ni-eigin a nochdadh dhoibh ; ach thuirt Seumas r'a mhàthair, Guidh orra iad a dh'fhuireach tamull eile san àite so, oir 's iongantach an sealladh so. Phill iad a rìs, agus dh'amh-airc iad air an t-sealladh thaitneach so. An deigh so thug siad iad do dh' àite far an robh acair óir an croch-adh agus dh' iarr iad air a Bhana-chriosduidh a toirt a nuas ; oir, thuirt iad rithe, gheibh thu fein leat i ; oir

tha i anabharrach feumail dhiut i bhi agad, chum gun deanadh tu greim air na tha 'n taobh a stigh do'n roinn-bhrat, agus gum buanaich thu seasmhach, ged a thig deuchainn a d' charamh: Bha iad toilichte air son sin. Eoin i. 15. Eabh. vi. 19. Gein. xxviii. 12. An sin thug iad leo iad chum an t-sléibhe far an do thairg Abraham Isaac a mhac ìobradh, agus nochd iad doibh an altair, an connadh, an teine, agus an sgian; oir tha iad a làthair gus an làtha 'n diugh. An uair a chunnaic iad na nithe sin, thog iad an làmhan, agus choisrig siad iad fein, agus thuirt iad. Och! nach b'anabarrach an duine Abraham féin, air son a ghràidh a bh'aige d'a Chruthadair, agus air son fhéin-àicheadh! An déigh dhoibh na nithe sin fheuchainn doibh, thug Crionnachd a steach iad do sheomar-àluinn far an robh dà inneal chiùil, agus sheinn i orra mu na chunnaic iad, air a mhodh so:—

"Sheol sinn ubhal Eubha dhuibh
Roimh'n bi sibh 'm faichill buain:
Mar sin a's faradh Iacoib fòs,
'Sna sloigh da dhireadh suas.

Acair do'n anam fhuair sibh ann;
Ach na bu leòr leibh so,
Mar toir sibh mar thug Abram ann,
An ìobart as fearr toirt."

Mun àm so bhuail aon aig an dorus, agus an uair a dh'fhosgail an dorsair e, cò bh'ann ach Misneachail? agus bha aoibhneas orr' uile chionn gun d'thainig e, oir thainig e 'n sin gu h-ùr nan aire, mar mharbh e Gruamach am famhair, 's a shaor se iad o na leomhannaibh.

An sin thuirt Misneachail ris a Bhana-chriosduidh, agus ri Tròcair, Chuir mo Thriath a dh'ionnsuidh gach té agaibh searrag fhìona, beagan do shìol cruaidh, agus càraid ghràn-ubhall: Chuir e mar an ceudna chum na cloinne cuibhrionn fhìgis agus fhion-dhearc, chum 'ur cumail suas gu beothail air 'ur turus.

An sin dh' imich iad air an turus; agus chaidh Crionnachd agus Cràbhadh leo. An uair a thainig iad far an robh 'n dorsair, dh' fheoraich a Bhana-chrìosduidh dheth an deachaidh aon neach seachad o choinn ghoirid? Fhreagair e, nach deachaidh, ach aon fhear a thuirt ris gun d' rinneadh slad anabarrach air rathad mòr an Righ, an taobh a theid sibhse: Ach thuirt e gun robh an luchd-

reubainn air an glacadh, agus gun tugta an ùine ghearr breth orra air son am mi-ghniomh. An sin ghlac eagal a Bhana-chriosduidh agus Tròcair; Ach thuirt Mata, a Mhàthair c'arson a bhios eagal oirbh a chionn gu'm bheil Misneachail ri dol leinn, a dheanamh an iùil duinn.

An sin thuirt a Bhana-chriosduidh ris an dorsair, 'S mòr a tha mi d' chomain, air son gach caoimhneas a nochd thu dhomhsa, agus do m' chloinn o'n a thainig sinn an so; cha'n fhios domh cia mar bheir mi co'-leasacha dhuit air a shon; uime sin, gabh, guidheam ort, am beagan so; Le so a ràdh chuir i bonn òir na làimh, agus thug e buidheachas di air a shon, agus thuirt e, Gun robh do thrusgan a ghnà geal, agus nior robh do cheann a dh' easbhuidh oladh. Gu maireadh Tròcair beo, gun am bàs fhaghail, agus na biodh a h-oibre tearc. Agus thuirt e ris a chloinn, Teichibh o ana-miannaibh na h-oige, agus bithibh an toir air naomhachd maille riusan a tha gu suidhichte ciallach; agus le bhi mar sin ni sibh cridhe 'ur màthair ait, agus gheibh sibh cliù o gach neach deadh-bheusach. Thug iad buidheachas da air son a dheadh chomhairle, agus dh'-fhalbh iad.

A nis chunnaic mi am aisling, gun deachaidh iad air an aghaidh gus an d'thainig iad gu beul na bruthach far an d'eigh Cràbhadh, gun d'rinn i di-chuimhn, air ni-eigin a bha rùn orra thoirt do Bhana-chriosduidh, agus d'a comunn: Theid mi air m' ais ga iarruidh, agus ruith i ann, a's thug i leatha e. An uair a bha iad nan stad ga feitheamh, air leis a Bhana-chriosduidh gun cual i ann an doire dlù goirid uatha air an laimh dheis, ceol lead-anach ro bhinn le focail ro choslach riu so:—

"Air fad mo chuairt san t-saoghal so,
Do Throcair bha saor dhomh;
'S e mo mhiann bhi gabhail tamh
Nan 'd t-àros' feach gach rès."

Agus air dhi éisdeachd a rìs air leatha gu'n cual i aon eil' a' freagairt,

C'arson? A chionn gun math ar Dia,
'S a thròcair, feadh gach uair;
Tha fhirinn fos neo-chaochlaideach,
O linn gu linn gu buan.

Dh' fhiosraich a Bhana-chriosduidh do Chrionnachd

cò rinn an ceòl sin? Dàin. ii. 11, 12. Thuirt i gun d'rinn eoin ar dùthcha-san; cha seinn iad na pongan sin ach ainmig, ach an àm an earraich, 'n uair a chithear na blàithean, agus a bhios teas na greine ann, feudaidh tu 'n sin an cluintinn fad an latha gu h-iomlan. 'S minig a theid mise, deir i, gan éisdeachd: 's tric a tha iad fòs calld' againn 'nar teach. 'S taitneach leinn an ceòl 'n uair bhios sinn dubhach; fàgaidh iad mar an ceudna na coilltean, na doireachan, agus na h-ionadan uaighneach, ro thaitneach ri bhi annta.

Thainig Cràbhadh m'an àm so air a h-ais; agus thuirt i ris a Bhana-chriosduidh, feuch thug mi an so ad' ionnsuidh min-chunntas mu gach ni a chunnaic thu am feadh a bha thu maille ruinne, air am feud thu amharc, 'n uair a bhios tu 'n cunnart an di-chuimhneachadh, agus an toirt a rithist gu d' chuimhne chum do leas.

Thòisich iad a nis ri tearnadh a bhruthaich do Ghleann-na-h-Irisleachd. Bha 'n bruthach cas, agus bha'n rathad sleamhuinn ach bha iad air am faicill, agus rainig iad gun tuisleadh. An uair a bha iad sa ghleann, thuirt Cràbhadh ris a Bhana-chriosduidh, 'S ann an so a thachair t'fhear air an droch spiorad Apolion, 's ann so a chuir iad an cath gailbheach. Tha fios agam gu'n cuala tu uime: Ach biodh dheagh mhisneach agad; cha'n eagal duit am fad 'sa bhios Misneachail 'na fhear-iuil, agad. 'S an uair a dh' earb iad an luchd-turuis r' am fhear-iuil, dh' imich e air thoiseach orra, agus lean iad-san e.

*Misneachdail.* Cha ruig sinn a leas eagal a bhi oirnn sa' ghleann so; oir cha'n éirich beud dhuinn, mur tarruinn sinn féin oirnn e. Thachair gun amharus Apolion air Criosduidh san àite so, ris an do chuir e cruaidh chath; ach b'e'n còmhrag sin toradh nan tuislidhean a fhuair e an àm tearnadh a bhruthaich; oir feudaidh iadsan a thuislicheas an sin sùil a bhi aca ri cruaidh chòmhrag an so. Agus 's ann air a shon so a fhuair an gleann ainm a bhi cho deacair. Oir saoilidh an sluagh, ma chluinneas iad gun èirich a bheag do neach ann an àite, gum bi droch spioraid a' taghall an ionaid sin; an uair is ann air son am mi-ghniomh fein a tha e teachd 'nan caramh.

Tha Gleann so na-h-Irisleachd, 'na ghleann cho tarbhach 's a tha r'a fhaotainn; agus 's meallta mise, nan amaiseamaid air an àite, mar feudamaid tachairt air ni-

eigin a leigeadh ris duinn c'arson a chaidh Criosduidh a chuir thuige cho chruaidh san àite so.

An sin thuirt Seumas r'a mhàthair, Tha carragh an sud na sheasamh, agus chi mi m'ar gum biodh ni-eigin sgriobht' air; rachamaid a dh' fhaicinn ciod a th' ann. Chaidh iad a dh'fhaicinn, agus chunnaic iad a chainnt so a leanas sgriobht' air.

"Biodh na tuislidhean a fhuair Criosduidh m'an d'thainig e 'n so, agus an luchd a thachair air san àite so 'nan sanuis do dhaoin' eile a thig na dhéigh." Feuch, ars am fear-iuil, nach d'innis mi dhuibh gun robh ni-eigin mu'n àite so ri fhaicinn a bheireadh fios duinn c'arson a thainig deuchainn cho chruaidh air Criosduidh? Cha tàmailt sin do Chriosduidh ni 's mò na do iomadh neach eile gu'n do thachair e san ionad so. Oir 's usa am bruthach so a dhìreadh na thearnadh, ni nach do thachair do bhruthach sam bith eile sna criochaibh so. Ach fàgaidh sinn a nis an duine math a mhealtainn a shuaimhneis, oir thug e buaidh ghaisgeil air a nàmhaid: Gu'n deonaicheadh Dia nach éirich ni 's measa dhuinne, 'n uair a thig deuchainn oirnn.

Ach thig sinn a rìs do Ghleann-na-h-Irisleachd so. Is e mìr fearainn is fearr agus is feumaile anns na criochaibh so uile. Tha e 'na thalamh reamhar, agus, mar chi sibh, tha e mar is pailte 'na chòmhnard: agus nan tigeadh duine ann an àm an t-samhraidh, mar a tha sinne, cha b'urrainn e gun taitneadh ris. Faicibh cho gòrm 's a tha 'n gleann so, agus cia maiseach 'sa tha e le lilidhibh, Dàn. ii. 1.; Seum. iv. 6.; 1 Pead. v. 6. B'aithne dhomhsa iomadh fear obair a fhuair deagh oighreachd an Gleann-na-h-Irisleachd so; oir tha Dia a' cur an aghaidh an uaibhrich, ach a toirt an tuille gràis do'n iriosal; oir tha gu deimhin an talamh ro thorach. Bha cuid a' guidhe, gum b'e so an t-ath-rathad gu tigh an Athar, chum nach cuirte dragh tuille orra le beanntaibh no le sléibhtibh chum an imeachd; ach 's eigin an t-slighe ghabhail far am bi i.

Ach mar bha iad a'dol air an aghaidh, chunnaic iad òganach beag ag inealtradh caoirich athar. Bha a thrusgan ro thruagh, ach bha a ghnùis gu ruiteach àillidh; agus air dha bhi na shuidhe leis fein, bha e gabhail òrain. Eisdibh, (arsa Misneachail,) ris na tha

buachaille nan caorach ag ràdh; mar so dh' éisd iad, agus thuirt e :—

"Esan tha shios cha'n ion da fiamh,
Gun tuit e chum an làir
Esan tha iorasal ni Dia
A dhion sna h-uile càs.

Le m' chuibhroinn tha mi toilichte,
Ma's beag no mor a th'ann ;
A's deònaich dhomh do ghnà a bhi
A chaoidh mar sin gach àm.

Nis leor gu freasdal air am feums'
A théid air eilthireachd,
Ni gann a bhos, ach pailteas shuas
'S dualach dhoibh am feasd."

An sin thuirt am fear-iùil, Am bheil sibh ga chluintinn? Cuiridh mi geall gu'm bheil am buachaille so a' caitheadh a bheatha ni's sunntaiche, agus a' sealbhachadh tuilleadh do'n luibh sin ris an abrar bhi-toilichte, na tha e-san a tha sgeudaichte ann an trusgan rìomhach; ach mar bha sinn ag ràdh:

Anns a ghleann so bha tigh-sàmhraidh aig ar Triath roimhe so; agus bu chaomh leis a bhi ann: bu toigh leis a bhi spaidsearachd air na h-àileinibh ud: os barr, bithidh duin' ann san àite so saor o fhuaim agus o ùinich na beatha so: tha gach cor làn othail agus mi-riaghailt; 's e amhain Gleann-na-h-Irisleachd a tha falamh agus aonaranach. Cha chuirear bacadh air beachd-smuaineachadh duine san aite so, mar is tric a thachras an àitibh eile. Is gleann so anns nach miannach le aon neach imeachd ach iadsan a tha deigheil air beatha eilthirich. Agus ged a bha do mhi-shealbh air Criosduidh gun do choinnich Apolion e, 's gun deach e chaonnaig ris, gidheadh 's tric a thachair aingil air daoine san àite so, a fhuair iad nithe luachmhor, agus san ionad so a fhuair iad focail na beatha, Hos. xii. 4, 6.

Thuirt mi gun robh roimhe so tigh-sàmhraidh aig ar Triath san àite so, agus gum b'ionmhuinn leis a bhi sràidimeachd ann. Their mi a bharrachd air a sin, gun d' fhàg e san àite so, agus acasan a tha 'g àiteachadh an ionaid so, na h-urrad sa bhliadhna, chum bhi diongmhalt air àmaibh àraidh, chum am beathachadh air an t-slighe, 's a thoirt an tuilleadh misnich dhoibh gu falbh air an turus.

An uair a bha iad mar so ag imeachd, thuirt Somhairle ri Misneachail, tha mi tuigsinn gur h-ann sa Ghleann so, bha'n cath eadar m' athar agus Apolion: ach c'àit an robh e, oir tha mi faicinn gu'm bheil an gleann farsuing?

*Misneachail.* Bha'n cath eadar t'athair agus Apolion aig ionad àraidh a tha romhainn, aig bealach cumhang, an taobh thall do Fhaiche-na-di-chuimhn. Agus gu deimhin 's e'n t-àite sin ionad is cunnartaich a tha 'sna crìochaibh sin uile; oir ma thig aig àm sam bith sgiorradh an caramh luchd-turuis, 's ann an uair a dhi-chuimhnicheas iad na sochairean a fhuair iad, agus cho neoaithrigh 's a tha iad air am faotainn, a thachras sin. 'S ann an so cuideachd a fhuair iomadh neach cruaidh dheuchainn. Ach innsidh mi'n tuilleadh uime 'n uair a thig sinn da ionnsuidh; oir 'si mo bharail gu'm bheil gus an latha 'n duigh ni-eigin a làthair a nochdas far an robh an cath, no cuimhneachan eigin air a chuir suas mar dhearbhadh gur ann an sin a chuireadh an cath.

An sin thuirt Tròcair, Air leam gu'm bheil mi cho ceart sa' ghleann so 's a bha mi'n aon àite fad ar turuis. Tha'n t-aite co-fhreagradh do m' inntinn; is taitneach leam a bhi far nach 'eil tailmrich charbad no srannraich each. Feudaidh aon, san àite so, smuaineachadh ciod e e fein, cho as a thainig e? ciod a rinn e? agus ciod gus an do ghairm an Righ e? Feudaidh aon smuaineachadh san àite so, a chridhe a leaghadh, inntinn a mhaothachadh, gus am fàs a shùilean mar loch-éisg Hesboin. Dan. vii. 4.; Salm lxxiv. 5, 6, 7.; Hos. ii. 15. Tha iadsan a théid gu ceart tre Ghleann Bhaca so, a' deanamh tobar dheth; tha fòs an t-uisg a tha Dia cuir a nuas orra a'lionadh nan tobar. 'S ann as a' ghleann so a bheir an Righ dhoibh fion-liosan; agus seinnidh iadsan a theid troimhe mar rinn Criosduidh, ged a thachair Apolion air.

*Misneachail.* Tha sin fior. Chaidh mis iomadh uair troi'n ghleann so, agus cha robh mi riamh ni b'fhearr na bha mi ann.

Bha mi mar an ceudna am fhear-iuil aig iomadh fearturuis, agus dh'aidich iadsan an ni ceudna. Amhaircidh mi air an duine so, deir an Righ, eadhon air-san a tha bochd, agus leointe na spiorad, 's a tha air chrith roi'm fhocal.

Bha iad a nis air teachd chum an àite san do chuireadh

an cath roi'-ainmichte. An sin thuirt am fear-iuil ris a Bhana-chriosduidh, ris a chloinn, agus ri Tròcair, 'S e so am blàr-cathachaidh a bh' aig Criosduidh 'n uair a thainig Apolion na aghaidh: agus mar chomharra air an fhìrinn, faicibh an so cuibhrionn do fhuil Chriosduidh air na clachaibh sin gus an latha 'n diugh: faicibh mar an ceudna mar chi sibh air an sgapadh an so 's an sud spealgan do shaighidibh brist' Apolioin.

Faicibh cuideachd mar a dhinn iad an talamh le'n cosaibh, 'n uair a bha iad an cruaidh spairn ri chéile; cionnus fòs a sgoilt iad na clachan fèin le'm frith-bhuillibh. Dhearbh Criosduidh e fein san àite so mar dhuine, agus nochd e gun robh e na fhior-ghaisgeach. An uair a chuireadh an ruaig air Apolion, theich e chum an ath-ghlinne, d'an goirear Gleann-sgàil-a-Bhàis, chum an tig sinne 'n ùine ghearr.

Feuch, chi sibh thall ud, clach-chuimhneachain air a chaonnaig ud, agus air buaidh-làraich Chriosduidh, air am bheil e sgriobhta mu thimchioll na rinn e, mar chliù dha feadh gach linn. Chaidh iad ga faicinn, agus leugh iad an sgriobhadh, agus b'e sò e:—

CUIMHNEACHAN AIR BUAIDH CHRIOSDUIDH, SA CHEUD EARRAINN.

Faisg air so chaidh cath a chur,
 Ro iongantach, ach fior;
Eadar Criosduidh 's an droch spiorad,
 Le spionnadh nach robh clì.

Chog am fear cho gaisgeil thréin.
 'S gun theich an uilbheist mhòr;
'S tha mis an so mar chuimhneachan
 A dhearbhadh dhuibh nach sgleò.

An uair a chaidh iad seach an t-àite so, thainig iad an co'-chrìch ri Sgàil-a-bhàis; agus bha 'n gleann so ni b' fhaide na'n gleann eile: bha e mar an ceudna air a thaghaich le iomadh droch ni, mar tha fios aig iomadh neach: Ach thèaruinn na mnàthan agus a chlann ud ni b' fhearr san dol troi, chionn gun robh Misneachail a' deanamh an iùil doibh.

An uair a dh' inndrinn iad sa' ghleann so air leo gun cual iad osnaich ro mhòr mar o dhaoine marbha. Air leo gu'n cual iad cuideachd caoi ro-ghoirt, mar o dhaoinibh ann an doruinn ro chràithich. Chuir iad sin geilt mhòr air a chloinn; agus dh' fhàs na boirionnaich lag

air bhall-chrith ; ach thuirt am fear-iùil riu gun eagal a bhi orra.

Mar sin chaidh iad uidhe bheag air an aghaidh, agus air leo gun d' fhairich iad an talamh air chrith fodhpa, mar gum biodh e fàs fodha: chual iad fòs feadail, mar gun deanadh nathraichean e, ach cha'n fhac iad fhathast a bheag. An sin thuirt a chlann, am bheil sinn goirid o bhi mach as an àit' uabhasach so ? Ach thuirt am fear-iùil riu misneach mhath a bhi aca, 'san ro aire thoirt d'an casan, air eagal gum bi sibh air ur ribeadh ann an lìon.

Dh'fhàs Seumas gu tinn, ach 's mòr mo bharail gur e 'n t-eagal a dh'fhàg ann e ; ach thug a mhàthair dha caileigin do'n stuth a thug i á tigh an Fhir-theagaisg, agus beagan do'n ìochslaint a thug an Lichich dhi, agus dh'fhàs e ni b'fhearr. Chaidh iad mar so air an adhart, gus an d'thainig iad gu meadhon a ghlinne ; agus thuirt a Bhana-chriosduidh, Air leam gum bheil mi faicinn ni-eigin air an t-slighe romhainn, ni nach fhaca mi a choslas roimhe. An sin thuirt Ioseph, A mhàthair chridhe ciod a th'ann ? Tha ni grànda, duaichnidh, thuirt i. Ach cò ris a tha e cosmhuil ? thuirt e. Cha'n urra mi innseadh ciod is coslas da, tha e cho neònach ; agus tha e nis ro dhlù dhuinn.

Thuirt Misneachail, fanadh iadsa is mò air am bheil a dh' eagal dlù dhomhsa. Agus thainig an uilebheist air aghaidh, agus chaidh am fear-iuil na chò'-dhail ; ach an uair a thainig e far an robh e, chaidh e as am fradharc mar fhaileas : An sin chuimhnich iad mu na chaidh a ràdh ; *Cuiribh an aghaidh an diabhoil, agus teichidh e uaibh."*

Chaidh iad an sin tamull beag eil' air an aghaidh le sàr mhisnich ; ach cha b' fhada chaidh iad gus am faca Tròcair, le sùil a thug i na déigh, mar gum biodh leomhann air an tòir ; agus bha e san langanaich a' teannadh ga'n còir ; agus cha robh raoichd a dheanadh e nach freagradh mac-talla nan creag dha, agus bha iadsan uile ga'n crùbadh leis an eagal, ach am fear-iuil. Thainig e 'n sin sa bheucaich far an robh iad, agus chaidh Misneachail air deireadh na cuideachd, agus chuir e càch air thoiseach air : Thachair an leomhann agus Misneachail aghaidh ri h-uchd, agus bha Misneachail a' dol a thoirt ionnsuidh air, 1 Pead. v. 8. Ach an uair a thuig an

leomhann nach robh coslas géilleadh air an fhear-iùil, shiap e air falbh, agus cha d'thainig e ni b'fhaide.

An sin dh'imich iad a rìs air an aghaidh, agus dh'imich Misneachail air an toiseach, gus an d'rainig iad ionad far an robh slochd domhainn air a chladhach air an t-slighe taobh r'a cheile ; agus mun d'fhuair iad dol thairis, thuit dalla-cheo agus dorchadas mu'n cuairt doibh, air chor 's nach bu leur dhoibh. An sin thuirt an luchd-turuis, Mo thruaighe ! ciod a ni sinn a nis. Ach fhreagair am fear-iuil iad, Gun eagal a bhi orra, ach iad a sheasamh mar bha iad, 's gum faiceadh iad mar thigeadh crìoch air so mar an ceudna : Dh'fhuirich iad an sin a chionn gun deachaidh an t-slighe a mhilleadh dhoibh. Bha iad an sin am barail gun cual iad ni bu shoilleire fuaim agus gleadhraich an nàmhaid : bha lasair agus deatach an t-sluichd ni b'usa fhaicinn. An sin thuirt a Bhana-chriosduidh ri Tròcair, Tha mi nis a' tuigsinn ciod a dh'fhuiling mo chaomh fhear posda san àite so : 's mòr a chuala mi uime, ach cha'n fhaca mi raimh roimhe e : Mo thruaighe, bu bhochd a chor-san, oir bha e na aonar, agus sann ri òidhche dhall dhorch a thainig e troimhe ; bha mar an ceudna a ghràisg ud ag ùinich m'an cuairt da, mar gum b'àill leo a rèubadh as a chéile. 'S iomadh neach a labhair uime, ach cha'n fhios doibh ciod e Ghlean-sgàil-a-Bhàis gus an tig iad ann. Tha'n cridhe fiosrach air a chràdh fein, agus cha bhi co-roinn aig coigreach na aoibhneas. 'S eagallach an ni a bhi san àite so.

Thuirt Misneachail, Tha so cosmhuil ri bhi 'g obair an uisge domhain, no dol sìos do'n doimhneachd ; tha so mar gum bitheamaid am meadhon na fairge, agus a' dol sìos gu iochdar nam beann : Tha sinn a nis mar gum biodh an domhan le chroinn air ìathadh umainn am feasd ; ach cuireadh iadsan a shiubhlas ann an dorchadas, agus aig nach 'eil solus, an dòchas ann an ainm an Tighearna, agus an earbsa r'an Dia. Air mo shon fein deth, mar dh'innis mi dhuibh cheana, 's tric a chaidh mi troi'n ghleann so, agus a bha 'm barrachd eigin orm, na th' orm an dràsta ; agus gidheadh tha mi fhathast beo. Cha b'àill leam uaill a dheanamh, oir cha mhi-fhéin a tha ga m' choimhead. Ach tha dòchas agam gun saorar gu math sinn. Thigibh agus deanamaid urnuigh ris-san is urrainn ar dorchadas a shoill-

seachadh, agus a tha comasach, cha 'n e a mhain smachd a thoirt air na nithe sin, ach mar an ceudna air gach deamhan a th' ann an ifrinn.

Mar sin ghlaodh agus rinn iad ùrnuigh ri Dia, agus chuir e solus agus saorsa d'an ionnsuidh; oir cha robh ni a nis a' bacadh dhoibh imeachd; cha robh sa' cheart àite san robh roimhe so clais dhomhainn. Ach cha robh iad fhathast air dol tromh 'n ghleann; ach bha iad a' sîor dhol air an aghaidh, agus bha ro dhroch fhàileadh a' cur mòr dhragh orra. An sin thuirt Tròcair ris a Bhana-chriosduidh, Cha'n 'eil na h-urrad thoilinntinn a bhi 'n so, 's a tha na bhi aig a gheata, aig tigh an Fhir-theagaisg, no idir aig an tigh san robh sinn ma dheireadh.

Ach, O! deir fear do'n chloinn, cha'n 'eil e co deacair dol tromh 'n ghleann so, 's a bhiodh e dhuinne fuireach do ghnàth ann: agus tha barail agam gur e aon aobhar air son an eigin duinn dol tromh 'n ghleann so, chum an tighe a tha air ullachadh far còmhair, gum biodh ar dachaidh ni bu taitniche leinn 'nuair a ruigeamaid i.

'S math a thuirt thu sin, a Shomhairle, (ars' am fear-iùil,) labhair thu nis mar dhuine. Ach thuirt an gille, ma thig mis' am feasd as an aite so, bithidh am barrachd meas agam air solus agus air deadh rathad na bh' agam riamh roimhe. An sin thuirt am fear-iùil, Bithidh sinn as an àite so an ùine ghearr.

Mar so chaidh iad air an aghaidh; agus thuirt Ioseph, Am bheil sinn a' faicinn ceann thall a ghlinne so fhathast? Ach thuirt am fear-iùil, thoir an aire do d' chosaibh, oir bithidh sinn air ball am measg riobachan. Ghabh iad beachd air an rathad, agus dh'imich iad; ach bha na ribeannan a' cur mor dhragh orra. Chunnaic iad san àite sin fear air a thilgeadh ann an clais air an laimh chlì, le fheoil uile air a reubadh as a chéile. An sin thuirt am fear-iùil, B'e ainm an fhir so, Neo-churam, bha e 'g imeachd air an t-slighe so; ach tha e na shìneadh san àite sin o chionn uine mhòr: Bha fear leis d' am b' ainm Curam 'n uair a chaidh chur gu bàs, ach thàr Curam as. Cha'n urrainn duibh a smuaineachadh na chaidh a chur gu bàs mu'n àite so; gidheadh tha daoine cho amaideach 's gun tig iad a mach air thurus gun fhear-iùil leo. 'S mòr an t-ìoghnadh leam mar

fhuair Criosduidh bochd as; ach bha gràdh aig a Dhia dha; bha e fòs gu misneachail treun, no cha bu chomasach dha dol as. Bha iad a nis a' teannadh ri bhi aig ceann a ghlinne; agus dìreach far am faca Criosduidh an uadh 'n uair chaidh e seachad, thainig famhair mòr a mach, a bha gnàthaichte ri luchd-turuis a mhealladh le sgeula mealltach, agus rinn e guth ri Misneachail air ainm, agus thuirt e ris, Nach iomadh uair a chaidh do chronachadh air son a bhi deanamh sin? An sin fhreagair Misneachail, Ciod e sin? Ciod e sin! ars am Famhair; 's math a ta fios agad ciod e; ach cuiridh mise crìoch air na gnothaichibh sin. Ach a deir Misneachail, mu'n tòisich sinn, leig dhomh a chluintinn an t-aobhar mu bheil sinn a' dol a shabaid? Bha na boirionnaich agus a chlann nan seasamh air bhall-chrith, gun fhios aca ciod a dheanadh iad. Thuirt am Famhair, Tha gu'm bheil thu a' slad na duthcha, agus sin leis na gaduichibh is measa. Innis domh as an aghaidh, thuirt Misneachail, ciod a tha mi deanamh?

An sin thuirt am famhair, tha thu cleachdadh brethair-eigin a dheanamh air mnathan agus air cloinn, gan toirt do thìr aineoil, agus leis a sin a' lughdachadh ìochdarain mo mhaighstir-sa. Ach thuirt Misneachail ris, Is mise òglach De nèimhe; 'se mo dhreuchd peacaich iompachadh gu h-aithreachas; tha òrdugh agam mo dhìcheall a dheanamh, chum daoine, mnathan, agus clann, a pilleadh o dhorchadas gu solus, agus o chumhachd an droch spioraid a chum Dhé; agus mar 'eil agad a dh'aobhar sabaid ach sin ri ràdh rium, sìneamaid oirre cho luath 's a thoilicheas tu.

An sin thainig am famhair, agus Misneachail an coinneamh a chéile; agus tharruinn Misneachail a chlaidheamh, ach 's e cuaile mhor bata a bh' aig an fhamhair. Gun tuilleadh ràdh thòisich iad air a chéile, agus leis a cheud bhuille thug am famhair, chuir e Misneachail air a ghlun; an uair a chunnaic na mnathan agus a chlann sin, ghlaodh iad: Ach chuimhnich Misneachail air a thapadh, agus dh' èirich e, agus reub e'm famhair 's a ghàirdein: bha iad mar so a' cruaidh-chòmhrag re ùine mhòr, gus an robh an toth analach a bha teachd a mach a cuinneanna sròin an fhamhair mar thoit á beul coire bhiodh air ghoil.

An sin shuidh iad a thoirt fosaidh, ach thòisich Mis-

neachail ri ùrnuigh a chuir suas; bha na boirionnaich agus a chlann ag osnaich, agus a sìor eighich am fad sa mhair an t-suasaid.

An uair a leig iad an anail, thòisich iad a rìs le 'n uile neart, agus thug Misneachail le buille comasach a chum an làir e: ach dh' asluich e a leigeadh air a bhoinn a rith-ist. Leig e sin leis gu cothromach, agus cha mhor a bha eadar am famhair agus ceann Mhisneachail a bhriseadh le 'chuaile.

An uair a chunnaic Misneachail sin thug e garbh shicheadh a dh' ionnsuidh an fhamhair, agus lot e fo'n chuigeamh aisinn e; le sin bha 'm famhair a' fàs lag, agus cha b'urrainn da a chuaile iomairt. An sin lean Mis-neachail a bhuille, agus bhuin e 'n ceann gu fearail deth. An sin thug na mnathan agus a chlann gàir aoibhinn asda, agus thug Misneachail buidheachas do Dhia air son mar chaidh a shaoradh.

An uair a thachair so, chuir iad fein suas carragh, agus chuir iad ceann an fhamhair air; agus sgriobh iad na focail so a leanas air chum gun leughadh luchd ghabhail an rathaid iad :—

"Am fear gan robh an ceanns' tha 'n so
 Bu choimheach ri luchd-cuairt;
Chuir stad nan triall; cha chaomhnadh neach,
 Le gnàthachadh mi-shuairc;
Ach gus an d'thainig Misneachail,
 Fear-iuil nan daoin' air chuairt;
'S gun d' sgath e 'n ceann gu fearail deth:
 So comharradh na buaidh."

A nis chunnaic mi gun d'rainig iad ionad àrd a bh' air thoiseach orra, far an d' fhuair Criosduidh a cheud sealladh air Dìleas a bhràthair. Rinn iad suidhe san àite sin, agus leig iad an anail; dh' ith agus dh' òl iad ann, agus bha iad ait, a chionn gun d' fhuair iad saoradh o nàmhuid cho cunnartach. An uair a bha iad mar so nan suidhe, dh' fheòraich a Bhana-chriosduidh do 'n fhear-iùil, an d'fhuair e dochunn sam bith sa chaonnaig? Thuirt e nach d' fhuair, ach a mhain beagan na fheoil; ni nach deanadh coire dha, ach gur h-ann a bhiodh e dha na dhearbhadh air a ghràdh da mhaighstir, agus dhuibh-se; agus bithidh e na mheadhon chum mo dhuais a mheud-achadh air a cheann ma dheireadh.

Ach nach robh eagal ort an uair a chunnaic thu e tighinn le bhachuill?

Is e mo dhleasnas gun earbs' a chur a' m' neart fein, ach mo làn earbsa ris-san a tha uile-chomasach, 2 Cor. iv. Ach ciod a bharail a bha agad an uair a leag e thu leis a cheud chuaile.

Air leam, thuirt e, gun d' rinneadh mar sin air an Triath d'am bheil mi gèilleadh, 's gidheadh thug e buaidh air a cheann fa dheireadh.

Thuirt Mata gum feudadh iad uile bhi sa bheachd a thoilicheadh iad, ach gur e air leis fein gun robh Dia anabharra càirdeil dhuinn, an dà chuid air son ar toirt as a ghleann so, agus le 'r saoradh á laimh an nàmhuid ud : cha'n 'eil mi meas gum bu chòir dhuinn a bhi an-earbsach tuilleadh as ar Dia, a chionn gun tug e na h-urrad dhearbhaidh dhuinn air a ghràdh.

An sin dh' èirich iad, agus dh' imich iad air an turus ; agus bha tamull air thoiseach orra darag mhòr, agus an uair a thàr iad far an robh i, chunnaic iad sean fhear-cuairt na shuain chadail fòidhpe : thuig iad gum b' eil-thireach e le èididh, le bhata, agus le chrios.

Dhùisg am fear-iùil e, agus thug an seann duine grad leum as, ag ràdh, Ciod a bh' air an aire ? Cò iad ? Agus ciod bu ghnothuch dhoibh ?

Na bi co garg, ars' am Fear-iùil ; cha 'n 'eil an so ach càirdean ; gidheadh bha 'n seann duine air fhaicill, agus b' àill leis fios fhaotainn cò iad. An sin thuirt am fear-iùil ris, 's e m' ainmse Misneachail ; 's mi fear-iùil an luchd-cuairt so a tha air an turus chum na duthcha nèamhuidh.

An sin thuirt Ionraic, oir b' e sin ainm, Gabh mo leithsgeul, oir bha eagal orm gum buineadh sibh do 'n chuideachd a shlad a chuid airgid o Bheag-creideamh ; ach tha mi nis a' faicinn nach buin, ach gur daoin is gnèathaile sibh.

*Misneachail.* Ach ciod a dheanadh tu, no idir a b' urrainn duit a dheanamh, chum thu fein a shaoradh as ar laimh ged a b' e sin a bhiodh annainn ?

*Ionraic.* Ciod a dheanainn ! dheanadh gum builichinn mi fein orra, mu'n leiginn leo ; agus nan deanainn sin, tha fios agam nach b' urrainn doibh buadhachadh am aghaidh ; oir cha 'n fhaighear buaidh air Criosduidh, mar gèill e fein.

*Misneachail.* 'S math a labhair thu, athair Ionraic,

ars am fear-iuil; oir tha mi nis a' tuigsinn gur eun as an nead cheart thu, a chionn gun d'thuirt thu 'n fhìrinn.

*Ionraic.* Agus tha mis ag aithneachadh gum bheil thus a' tuigsinn ciod e fior eilthireachd ; oir 's i barail chàich gur ann oirnne is usa buaidh a thoirt.

*Misneachail.* O'n a thachair sinn cho fortanach, ceadaich dhomh t'ainm agus do thìr fheòraich dhiot ?

*Ionraic.* 'S e m' ainm Ionraic, agus b' fhearr leam gum biodh mo ghnàthachadh d' a réir ; agus thainig mi o bhaile Gun-tùr ; tha e uidhe mhath an taobh thall do Bhaile-an-leir-sgrios.

*Misneachail.* Chuala mi umad o'm Mhaighstir: oir tha e fiosrach air gach ni air thalamh ; ach 's minig a bha ìoghnadh orm gun tigeadh aon neach as a bhail' agaibhse, oir 's meas e na aile-an-leir-sgrios fein.

*Ionraic.* Seadh gun ag ; tha sinne nar luidhe ni 's mò air chùl na gréine, agus leis a sin ni 's fiunnaire agus ni 's neo-mothachaile ; ach ged a bhiodh duine ann an cuidhe sneachda, nan éireadh Grian na Fìreantachd air, thigeadh aiteamh air a chridhe reota ; agus b' amhuil sin a thachair dhomhsa.

*Misneachail.* 'S math a tha mi creidsinn sin ; oir tha mi fiosrach gur i 'n fhìrinn a th' ann.

An sin chuir an seann duine fàilte air an luchd-thuruis le pòig sheirceil, agus dh' fhiosraich e an ainm, agus cionnus a bha iad o theann iad air an turus ?

*Bana-chriosduidh.* Dh' innis i a h-ainm dha, agus thuirt i ris, gur cinnteach gun cual e iomradh air a fear Criosduidh, agus gum b' iad sin a chearthar chloinne. An uair a chual e sin bha ìoghnadh agus aiteas mòr air ! Leum è, ghàir e, agus chuir e ceud fàilt oirre, ag radh,

*Ionraic.* 'S mor a chuala mi mu d' fhear, mu thurus, agus mu gach còmhrag a thachair air air a chuairt. Chum am barrachd toil-inntinn a thoirt dhuit, tha iomradh air anns gach cearnadh do 'n domhainn, rinn a chreidimh, na dh' fhuilig e, agus a threibh-dhireachd ainmeil e. An sin thionndaidh e ris a chloinn, agus dh' fheoraich e c'ainm a bh' orra, agus dh' innis iad da. An sin thuirt e, A Mhata, bi thusa mar Mhata an cìs-mhaor, ni h-ann an cionta, ach an deagh-bheus. A Shomhairle, bi thusa mar bha Samuel am fàidhe, làn creidimh agus urnuigh. A Ioseph, thuirt e, bi thusa mar bha Ioseph an tigh Photiphar, geimnidh, agus ull-

amh gu teicheadh roi bhuaireadh. Agus a Sheumais, bi thusa cosmhuil ri Seumas am Fìrean, agus cosmhuil ri Seumas bràthair ar Tighearna, Mat. x. 3. Salm xcix. 6. Gein. xxxix. Gniomh. i. 14. An sin dh' innis iad da mu Thròcair, agus mar dh' fhàg i a duthaich agus a càirdeau, gu fhalbh leis a Bhana-chriosduidh agus le cuid cloinne. An uair a chual an seann duine sin thuirt e, 'S e Tròcair t'ainm, le tròcair cumar suas thu, agus giulainear thu as gach gàbhadh anns am bi thu, gus an ruig thu ceann t'uidhe, far am faic thu gnuis Tobar-na-Tròcair le mòr shòlas.

Bha'm fear iùil ro thoilichte leis na chual e fad na h-ùine so, agus dh' amhairc e le carthanachd air a chòmpanach.

Air dhoibh a bhi mar so a' co'-imeachd, dh' fhiosraich am fear-iùil do 'n t-seann duine, Am b' aithne dha Eagallach, a thainig air chuairt o 'n àit' as an d'thainig e?

*Ionraic.* 'S aithne gu math, thuirt e; bha e na dhuine aig an robh smior na cùis ann: ach 'se eilthireach bu draghaile a thachair riamh rium.

*Misneachail.* Tha mi tuigsinn gu'm b' aithne dhuit e; oir dh' innis thu gu ceart uime.

*Ionraic.* Am b' aithne dhomh e! Bha mi am làn chòmpanach aige: is tric a bha mi maille ris: Bha mi leis an uair a smuainich e an tùs ciod a thigeadh oirnn an déigh so.

*Misneachail.* Bu mhis a b' fhear-iùil dha o thigh mo Mhaighstir gu geatadh a bhaile nèamhuidh.

*Ionraic.* Ma ta b' fhiosrach thu gun robh e draghail.

*Misneachail.* B' fhiosrach mi; ach rachadh agam air giulan leis; oir tha daoine mar sin gu minig aig muinntir mo dhreuchdsa fo 'n cùram.

*Ionraic.* Leig linn a chluinntinn mar ghnàthaich se e féin 'n uair a bha e fo d' chùram?

*Misneachail.* Bha e fo ghnà eagal nach ruigeadh e an t-àite bu mhiannach leis. Chuireadh gach ni maoim air a shaoileadh e a chuireadh a bheag no mhòr do bhacadh air. Chuala mi gun robh e fad mìos sa ghlaodhaich aig Slochd-na-mi-mhisnich; agus cha ghabhadh e do mhisnich na theannadh ri dol thairis, ged a bha e faicinn mòran eile a' dol ann, agus cuid diubh a tairgseadh a threòr-

achadh air laimh. Cha mhò rachadh e air ais. Chuir e roimhe gum bàsaicheadh e aig a bhaile nèamhuidh, mar faigheadh e dol ann; agus gidheadh chuireadh an gnothuch bu lugha gu mi-mhisnich e, agus gheibheadh e tuisle ged nach cuireadh neach eile ach cuiseag ga bhacadh. Ach an deigh dha luidhe fada aig Slochd-na-Mimhisnich, mar dh' innis mi, ghabh e misneach mu éiridh na gréine, agus fhuair e thairis; agus 's gann a chreideadh e gun robh e ann. Bha mi-mhisneach aige na inntinn, a bha e sior ghiulan m' an cuairt leis ge b' e taobh a rachadh e. Thainig e 'n sin a dh' ionnsuidh an doruis a th' aig ceann na slighe so; agus sheas e iomad uair aige m'an dùraigeadh e bualadh. An uair a chaidh an dorus fhosgladh, bheireadh e tughadh air ais, agus leigeadh e daoin eile seachad air, a' meas nach robh e-fein airdidh air dol ann: oir chaidh mòran air thoiseach air a stigh a bha na dhéigh gun ruigheachd. An sin sheasadh e air chrith sa chùbartaich,gun do dhànadas aige na rachadh air aghaidh. Chuireadh e dorran air cridhe neach a bhi ga fhaicinn; ach cha rachadh e troigh air ais. Ma dheireadh bhuail e gu sèimh aig an dorus, agus chaidh fhosgladh dha; ach chrùb e air ais mar rinn e roimhe. Theann am fear a dh' fhosgail an dorus a null da chòir, agus thuirt e ris, fhir na ball-chrith, ciod a tha dhi ortsa? Leis a sin leig se e fein na shìneadh air an talamh. Ghabh am fear a labhair ris iongantas gun d'thainig laigsinn air: Agus thuirt e, Sìth dhuit, dh' fhosgail mise an dorus duit, thig a steach; oir tha thu beannaichte. Le sin a chluintinn dh' éirich e, agus chaidh e a steach agus crith air a chruib; 's an uair a bha e stigh, bu nàr leis gum faicht e. Is an dèigh dha bhi seal air aoigheachd an sin, mar tha fios agad is gnàth leo bhith, dh' iarradh air imeachd air a thurus; agus sheol iad da an taobh a rachadh e. Thainig e air aghaidh gus an d'rainig e'n tigh againne; ach ceart mar ghnàthaich se e-fein aig an dorus, 's amhuil a rinn e aig dorus an Fhir-theagaisg. Dh' fhuirich e mach na shineadh ri fuachd a 's ri doininn, m' an gabhadh e do mhisnich na bhuaileadh aig an dorus, agus bha na h-òidhcheachan gu fada fuar san àm sin: ach cha rachadh e air ais. Bha fòs sgriobhadh aige dh' ionnsuidh mo mhaighstir chum gu 'n gabhadh e gu suilbhire ris; agus gu 'n cuireadh e duine ladurna gramail leis a dheanadh an t-iùil da, a chionn gun robh e-fein cho ath-

ach, ailleil, mheath-chridheach ; gidheadh bha sgàth air bualadh aig an dorus, ach gus nach mòr nach do mheathadh e le fuachd 's le h-ocras : Seadh bha na h-urrad do mheath-inntinn air, ged a bha e faicinn dhaoin eile a' dol a steach, 's nach gabhadh e do dhànachd na bhuail-eadh. Dh' éirich dhomhsa, ma dheireadh gun d' amh-airc mi mach air an uinneig, agus chunnaic mi tàcharan bochd ri meath-ghluasad m' an dorus ; chaidh mi mach, agus dh' fheòraich mi dheth, cò e ? ach thainig deoir air suilibh an duine thruaigh, agus thuig mi ciod a bha na aire : chaidh mi steach agus chuir mi 'n céill do mhuinntir an tighe e, agus fhuair ar Tighearna fios air ; agus dh' àithn e dhomhsa dol a mach, agus earalachadh gu teachd a steach : ach 's gann a b' urrainn domh a dheanamh. Ma dheireadh dh' aontaich e teachd ann ; agus gu deimhin bha mo Thighearn anabharra suairce ris. Fhuair e cuibhrionn do gach ni a b' fhearr a bha san tigh. An sin liuthair e an sgrìobhadh, agus sheall mo Thriath air, agus thuirt e ris, gun rachadh na bha e 'g iarruidh a dheonachadh dha. Ach air dha bhi 'n sin re tamuill, bha e glacadh an tuilleadh misnich, 's a fàs ni bu shuilbhire ; oir tha mo Thighearn anabarrach tiom-chridheach riu-san air am bi eagal ; uime sin ghabh e gach doigh chum am barrachd misnich a thoirt da. An uair a fhuair e sealladh air iongantais an àite, 's a bha e deas fa chomhair a thuruis, thug mo Thriath dha, mar thug e do Chriosduidh roimhe, searrag dhibhe, agus ni r' a itheadh. An sin dh' fhalbh sinn, agus bha mis air thoiseach ; cha deanadh e ach beag cainnte, ach bha e gu tric ri trom osnaich.

An uair a thainig sinn far an robh 'n triuir an croch-adh, thuirt e gun robh eagal air gum b'e sin bu deireadh dhasan fhathast : Ach bha aiteas air an uair a chunnaic e'n crann-ceusaidh agus an uaigh ; mhiannaich e seasamh car seal a dh' amharc orra sin ; agus air leam gun tug sin caileigin do thogail air inntinn. An uair a thainig e chum Bruthach-na-h-eigin, cha do chuir e air ; cha mhò bha mòr ghiorag air roi na leomhainn : cha 'n ann roi 'n leithide sin a bha eagal air ; ach 's e bu chionfath ga eagal, gun robh sgàth air nach gabht' a steach e do'n bhaile nèamhaidh.

Fhuair mi steach do'n tigh Mhaiseach e m'an robh e ro dheonach : agus an uair a bha e ann, rinn mi suas

eolas eadar e-féin agus na h-òighean a bh' ann, ach bu nàr leis e-féin a dheanamh aithnicht' ann an cuideachd. B'annsa leis a bhi na aonar, ach bha e do ghnàth déigheil air cainnt mhath a chluinntinn ; agus 's minig a rachadh e air cul na còmhladh a dh' éisdeachd rithe : Bha e mar an ceudna spéiseil air nithibh sean-aimsireil fhaicinn, agus a bhi meoraich orra na inntinn leis fein. Dh' innis e dhomh gum bu toigh leis a bhi san dà thigh san robh e ma dheireadh, se sin, aig a gheata agus aig tigh an Fhir-theagaisg, ach cha leigeadh eudann leis iarruidh fuireach ni b'fhaide.

An uair a dh'fhalbh e o'n tigh Mhaiseach, 's a theann e ri tearnadh a bhruthaich, do Ghleann-na-h-Irisleachd, cha'n fhaca mi duine riamh a b'fhearr a chaidh ann ; oir cha robh sgoinn aige cho dìblidh sa bhitheadh e, nam bitheadh e ach sonadh air a cheann ma dheireadh. Shaoileadh tu gun robh caileigin do cho'-mhothachadh eadar e-fein agus an gleann sin ; oir cha'n fhaca mi cho sunndach e 'sa bha e ann fad a chuairt. An so dheanadh e a shìneadh, agus phògadh e na blàithean agus an luibh a bha fàs sa' ghleann so. Tuir. iii. 27, 28, 29. Dh' éireadh e gach là mu bhriseadh na fàire, agus dh' imicheadh e sios agus suas air feadh a ghlinne. Ach an uair a bha sinn gu tighinn a stigh do Ghleann sgàil-a-bhàis, shaoil mi gu 'n caillinn gu tur e ; cha 'n e gun robh déigh sam bith aige gu pilleadh, oir b' fhuathach leis sin, ach bha e gu bhi marbh leis an eagal. O beiridh na h-ùrraisgean orm, theireadh e ; agus cha chreideadh e nach tachradh sin. Rinn e do dh' othail agus do ghleadhraich san àite, 's nan cluinneadh iad e, gum bu leoir e a thoirt orra teachd agus ionnsuidh a thoirt oirnn.

Ach ghabh mi beachd sònraicht air a so, nach faca mi riamh an gleann sin cho sàmhach uaigneach sa bha e san àm sin roimh no na dheigh. Tha mi smuaineach gun do chuir ar Tighearna smachd sònruicht air na h-eascairdibh ud iad a bhi ciùin gus an rachadh an Eagallach seachad orra.

Thàirneadh e mòran ùine labhairt mu gach cùis ; cha'n ainmich mi uime sin, ach ni no dha eile. An uair a thainig e chum Féill-an-diomhanais, shaoil mi gun deanadh e caonnag ris gach fear a bh' air an fhéill : bha

eagal orm gun rachadh ar pronnadh le chéile, leis cho dian sa bha e an aghaidh am faoineachd.

Dh' fhuirich e saor o chodal air fearann na drùigheachd. Ach an uair a thainig e chum na h-aibhne, a bha gun drochaid, bha e ann an cor ro mhuladach: A thuirt e, gun rachadh a bhàthadh gun teagamh, agus nach faiceadh e am feasd ann an sòlas a ghnùis sin a thainig e cho fad a dh' fhaicinn.

Thug mi 'n aire do ni eile san àite so; cha'n fhaca mi riamh an amhainn ni bu lugha na bha i san àm so; mar sin chaidh e thairis gun an t-uisg a theachd ach beag th' ar beul na broige dha. An uair a bha e dìreadh chum a gheata, 'sa bha mi gu m' chead a ghabhail deth, agus a ghuidhe dha gu'n gabhta gu cridheil ris gu h-àrd, thuirt e, tachraidh sin, tachraidh sin. An sin dhealaich sinn, agus cha'n fhaca mis e tuilleadh ni 's mò.

*Ionraic*. 'S coltach ma ta gun robh e gu math ma dheireadh.

*Misneachail*. Bha e, cha robh teagamh agam riamh uime: bha roghadh inntinn aige, ach bha e air a chumail fodha gu goirt, ionnus gun robh e bheatha na trom dha féin, agus neo-thaitneach do chàch. Salm lxxx.; Roimh. xix. 21.; 1 Cor. viii. 13. Bha e th'ar mhòran dubhach air son a pheacaidh; bha na h-urrad eagail air roi dhochair a dheanamh do chàch, 's gur tric a dhiùlt e an ni a bha ceadaichte dha a ghabhail, air eagal oilbheum a thoirt do dhaoin' eile.

*Ionraic*. Ach ciod bu chionfath gun robh fear cho math ris air a chumail cho mor an dorchadas.

*Misneachail*. Tha da ghnè aobhair air a shon: 's e aon diubh, gur h-àill le Dia a chùis a bhi mar sin; 's eigin do chuid pìobaireachd a dheanamh, agus cuid bròn. Mat. xi. 16, 17, 18. A nis 's e 'm beus bu cheòl do dh' Eagallach: bha e-fein agus a chompanaich a' seinn cumhadh. Ach air mo shon féin cha 'n 'eil meas agam air aidmheil nach tarmaich ann an trumadas inntinn. An uair a bhios am feur ciùil a' dol a ghleusadh an inneil chiùil 's e teud a bheus air an toir e cheud sgrìob; 's ann air an teud so a chluicheas Dia an uair is deònach leis anam a chuir ann am fonn iomchuidh dha féin. Ach b'e mi-shealbh Eagallaich, cha b' aithne dha ach cumhadh a sheinn gus an robh e dlu air a chrìch.

Tha mi mar so a' labhairt fo shamhladh, chum tuigse na h-òigridh a mheudachadh, agus a chionn gu'm bheil a mhuinntir shaoirte air an coimeas ri luchd-ciuil, a tha seinn le'n trompaidibh agus le'n clàrsaichibh, agus a' gabhail òrain an làthair na righ-chathrach. Foill. xiv. 2, 3.

*Ionraic.* Bu duine ro eudmhor e, mar a dh' fheudar a thuigsinn leis na dh' innis thu uime; cha robh spairn, leomhainn, no Féill-an-dìomhainis idir nan aobhar eagail dha; 's e a mhain am peacadh, bàs agus ifrinn a bha cuir uabhais air, a chionn nach robh dearbh chinnt air a thoirt da mu chòir air an duthaich nèamhaidh.

*Misneachail.* Tha thu ro cheart; 's iad sin na nithe a bha cur iomagain air; agus 's ann, mar thug thu fainear, a dh' éirich iad sin o laigs' inntinn mun timchioll, cha'n ann o chion tograidh mu earrainn ghniomhaich beatha a chriosduidh. Cha robh sgàth air roi' chunnart sam bith a thigeadh 'na rathad. Ach cha'n 'eil e furasd do dhuine sam bith na nithe a bha 'nan leth-trom air-san a chuir air cul.

*Bana-chriosdaidh.* Is math dhomhsa gu'n cuala mi eachdruidh an duine so Eagallach: Shaoil mi nach robh aon neach mar bha mi fein: ach tha mi faicinn gu'm bheil càileigin do shamhladh eadar an duine math ud agus mise, leis an eadar dhealachadh so; gun robh a chruaidh-chais-san cho buaireasach 's nach b' urrainn da an cleth, ach bha na bhuin riumsa a' gabhail cleth; bha iomagainse cho mòr, 's nach duraigeadh e bualadh aig na tighean a bha chum aoigheachd a thoirt da; ach bha m' iomagainse a' toirt orm bualadh leis a bharrachd neart.

*Tròcair.* Tha càileigin do shamhladh aig a ghnè riumsa mar an ceudna; oir bha do ghna tuilleadh eagail orm roi ifrinn, agus mu m' ionad a chall ann am pàrras, na bh' orm roi' challdach sam bith eile. Air leam nam faighinn còir air flaitheas, gun robh mi caoin-shuarrach ged a chaillinn gach ni saoghalta ris.

An sin thuirt Mata, Bha eagal a' toirt orm a bhi fa iomagain gun robh ni-eigin a dh' easbhuidh orm a bha feumail chum mo shaoraidh: ach ma bha e mar sin le duine cho math ris-san, c'ar son nach feud e tachairt gu math dhomh-sa mar an ceudna?

*Seumas.* Far nach 'eil eagal, cha'n 'eil gràs, ged nach 'eil gràs do ghnà far am bheil eagal ifrinn, gidheadh 's cinnteach nach 'eil gràs far nach 'eil eagal Dé.

*Misneachail.* Is math do labhairt a Sheumais ; oir 'se eagal Dé tùs a ghliocais ; agus 's coltach dhoibhsan aig nach 'eil an toiseach, nach bi aon chuid meadhon no deireadh aca. Ach cuiridh sinn an so crioch air eachdraidh Eagallaich, agus gabhaidh sinn an so ar cead deth.

O Eagallaich, an robh ort sgàth,
   Roimh ni an aghaidh Dhé ;
Bha, a's b'fhuathach leat gach ni
   A bheireadh spìd dhuit féin.

Bu bheag ort ifrinn, mar do dhuais,
   Bha t'fhuath air labhairt bhreug ;
Is iadsan air am beag do ghnàth
   Cha chaomh leo fàbhar Dhé.

A nis chunnaic mi gun do lean iad air seanachas : oir an déigh do Mhisneachail sgur a labhairt mu Eagallach, thoisich Ionraic ri labhairt mu aon d'am b' ainm Feinthoil. Bha e gabhail air-féin a bhi air chuairt ; ach tha mi smuaineachadh nach d'thainig e riamh a stigh air a gheata tha aig toiseach na slighe so.

*Misneachail.* An do labhair thu riamh ris uime ?

*Ionraic.* Labhair iomad uair ; ach bhiodh e do ghnà cosmhuil ris fein, Féin-thoileil. Cha robh umhail aige mu dhuine, mu cho'riasanachadh, no mu eisempleir ; dheanadh e na bhrosnaicheadh inntinn e gu chuir an gniomh, agus sin a dh' aindeoin na dh' fheudt a ràdh ris.

*Misneachail.* Ciod a bharail a bh' aige mu dhiadhachd ? oir si mo bharail gur aithne dhuitse sin.

*Ionraic.* Bha e 'm barail gum feudadh duine mi-bheus an eilthirich a chuir an gniomh cho math r'a dheaghbheus : agus nan deanadh e an dà chuid nach b' eagal nach biodh e tearuinte.

*Misneachail.* Nan abradh e, theagamh gum biodh na daoine b' fhearr, an aghaidh an toile, ciontach do dhubhailc, cho math agus co'-roinn a bhi aca do shubhailc an luchd-turuis, cha 'n fheudta mòr choire fhaotainn da ; oir cha 'n 'eil sinn saor o chionta sam bith gu h-iomlan, ach air chumhnant gun dean sinn faire agus strì. Ach tha mi tuigsinn nach e so an ni a tha e-san a' ciallachadh ; ach ma tha mise gad lan-thuigsinn, gun robh e-san sa bharail, gun robh e ceadaichte sin a dheanamh.

*Ionraic.* 'S e sin a cheart ni a th' air m'aire ; agus is amhuil sin a chreid agus a ghnàthaich e.

*Misneachail.* Ach ciod an stéigh a bh'aige gu sin a radh ?

*Ionraic.* Bha e 'g ràdh gun robh an sgriobtur aige mar bharandas.

*Misneachail.* M'as e do thoil e, ainmich dhuinn cuid diubh.

*Ionraic.* Ni mise sin. Bha e 'g ràdh gun robh bhi luidhe le mnathaibh dhàoin' eile air a ghnàthachadh le Daibhidh, aon ghràdhach Dhé; agus uime sin gum feudadh e-san a dheanamh. Thuirt e gun robh tuilleadh 's aon bhean a bhi aig duine air a ghnàthachadh le Solamh; agus gum feudadh e-san sin a dheanamh cuideachd. Thuirt e gun d' rinn Sarah, agus na mnathan-ghlùine dhiadhaidh a bha san Eiphit breug, agus Rahab cuideachd; uime sin gum feudadh e-san a leithid eile dheanamh. Thuirt e gun deach na deisciobuil air iarrtus am Maighstir, agus gun tug iad air falbh asail an duin' eile; agus gum feudadh e-san an ni ceudna a dheanamh. Thuirt e gur ann le ceilg agus mealltaireachd a fhuair Iacob an oighreachd o athair; agus gum feudadh e-san an ni ceudn' a dheanamh.

*Misneachail.* Bu ghràineil am beachd a bh'aige! ach an robh thu cinnteach gum bi so a bharail?

*Ionraic.* Chuala mi e gan tagradh, a' toirt dearbhadh umpa o'n sgriobtur, agus a' gabhail an leith-sgeil, &c.

*Misneachail.* Is barail i nach bu chòir a bhi aig aon neach sa' bheatha so.

*Ionraic.* 'S fheudar dhuit mo thuigsinn ceart: Cha dubhairt e gu'm feudadh duine sam bith na nithe sin a dheanamh; ach gum feudadh iadsan aig an robh subhailcean nan daoin a rinn na nithe sin, an deanamh mar an ceudna.

*Misneachail.* Ach ciod a bharail bu mhealta na i sin? Oir se sin na h-urrad agus a ràdh, A chionn gun do pheacaich daoine math roimhe so tre laigse, gun robh aige-san comas air a dheanamh tre ann-dànadas; no, a chionn gun tuit leanabh le oiteag ghaoithe, no gum faigh e tuisle le cloich, agus gun dean e a shalachadh leis an leagadh, gum feud e-san le làn-thoil a leigeadh na shìneadh san eabar, agus e-féin a luaireagan ann. Co a mheasadh gum biodh aon neach air a dhalladh cho mòr le cumhachd ana-miann! Ach 's eigin gum bheil na tha sgriobhta fior; *"fhuair iad tuisleadh air an fhocal, air dhoibh bhi easumhal, chum mar an ceudna an d' òrduichcàdh iad."* 1 Pead. ii. 8.

Tha e bhi sa bharail gum feud subhailc nan deagh dhaoine, bhi acasan a tha gnàthaichte ri 'n dubhailcibh

a chuir an gniomh, mar an ceudna na mhearachd co mòr ris a mhearachd eile. Tha sin dìreach mar gun abradh am madadh, feudaidh mise buaidhean an leinibh a bhi agam, a chionn gu'm bheil mi 'g imlich suas a shalachair. Cha 'n 'eil neach a dh' itheadh suas peacaidh sluaigh Dhé, Hos. iv. 8. na chomharra gu'm bheil an deagh-bheus aige. Cha mhò is urrainn domh a chreidsinn, gum feud neach a tha sa bharail so aon chuid creidimh no gràdh a bhi aig' am feadh sa bhuanaicheas e sa' bharail sin. Ciod a th' aige r'a ràdh air a shon fein?

*Ionraic.* Tha e 'g ràdh gur mòr is fearr deanamh mar sin a thaobh baralachadh, no a dheanamh, agus a bhi na atharrachadh bharail.

*Misneachail.* Is olc am freagradh sin, oir ged a tha srian a leigeadh le'r n-ana-miannaibh, an aghaidh ar baralach, olc; gidheadh tha sinn a chuireas peacadh an gniomh, agus a thagradh gu'm bheil comas againn sin a dheanamh, ni 's measa: tha 'n darna gniomh a' brosnachadh dhaoin eile gun fhios d'a ionnsuidh; ach tha 'n gniomh eilegan treorachadh chum an cuir ann an rioba.

*Ionraic.* Tha iomadh fear ann am barail an duine so, nach 'eil ga aideachadh; agus 's e sin is cionfath gu'm bheil cho beag meas air eilthireachd 's a th'ann.

*Misneachail.* Is fior sin, agus is aobhar bròin e; ach thig e-san air am bi eagal Dé asd' uile.

*Bana-chriosduidh.* Tha iomadh barail iongantach feadh an t-saoghail. B' aithne dhombsa fear a thuirt, Gum bu leoir aithreachas a gabhail 'n uair a bhitheamaid gus am bàs fhaighinn.

*Misneachail.* Cha 'n 'eil an samhuil sin tuilleadh is glic: Bhiodh an duine sin, nam biodh aige seachdain a dheanamh fichead mìle, ullamh gu dàil a chur ann gus an uair mu dheireadh do 'n t-seachduin.

*Ionraic.* Is fior sin; 's gidheadh tha'n àireamh is pailte do luchd-turuis, a' deanamh mar so. Tha mise, mar a chi sibh, am sheann duine, agus bha mi 'gabhail an rathaid so o cheann ioma' bliadhna; agus is iomadh ni a chunnaic mi.

Chunnaic mi cuid a tòiseacha le deothas mòr a chaidh eug an uine ghearr, mar chaidh clann Israeil san fhàsach, gun tìr a gheallaidh fhaicinn. Chunnaic mi daoine air nach robh meas sam bith 'nan ceud dhol a mach, a dhearbh a rithist iad-fein nan creidich threibh-dhìreach.

Chunnaic mi cuid a ruith air an aghaidh le dian

dheothas an toiseach, a ruith an ùine bheag ceart cho dian air an ais a rìs.

Chunnaic mi ciud a labhair gu ro mhath mu chaithe-beatha fir-chuairt (a chriosduidh) an toiseach, a labhair a cheart urrad na aghaidh an ùine ghearr.

Chuala mi cuid, an uair a theann iad air tus r'an turus chum phàrrais, ag ràdh gun ag gun robh a leithid sin do dh' ionad ann; 's an uair a bha iad dlu air a phill a rithist air an ais, 's a thuirt nach robh e idir ann.

Chuala mi cuid am maoitheadh an treubhantas a dhean-adh iad nan cuirte nan aghaidh, a chuir cul r'an creid-imh agus ri slighe fir-chuairt, le bagradh neo-stéigheil.

An uair a bha iad mar so a' triall air an aghaidh thainig fear na ruith nan cò-dhail, agus thuirt e riu, ma bu mhath leo am beatha a chaomhnadh iad a dhean-amh dhoibh fein, gu h-àraidh iadsan bu laige, a chionn gun robh an luchd-reubainn gu ionnsuidh a thoirt orra.

An sin thuirt Misneachail, 's iad an triuir dhaoine bhuin cho an-iochdmhor ri Beag-creidimh roimhe so a bh' ann. Tha sinne deas gu cò'-dhail a thoirt doibh, thuirt e; agus mar sin chaidh iad air an aghaidh; Ach bha duil aca air gach bearradh gun tachradh iad orra; ach cha do thach-air; cho dhiubh is ann a chual iad gun robh Misneachail leo, no thachair luchd turuis eile orra, cha b'fhios doibh.

An sin bha ro dhéigh aig a Bhana-chriosduidh air teachd chum tigh-òsd, oir bha i-fein agus a clann sgìth. An sin thuirt Ionraic, Tha aon beagan romhainn, far am bheil fear d'an ainm Gaius, deisciobuil ro ionmhuinn, a chòmhnuidh: Agus dh' aontaich iad uile dol d'a ionns-uidh. Roimh. xvi. 23. gu h-àraidh air son gun tug Ionraic cliu cho math air. 'S an uair a rainig iad an dorus, chaidh iad a steach, gun bhualadh; a chionn nach gnàth le daoine bualadh aig dorus tighe-òsda.

Rinn iad guth air son fear-an-tighe, 's an uair a thainig e d' an ionnsuidh, dh' fheòraich iad am faigheadh iad fàrdach aige car na h-òidhche sin?

*Gaius.* Gheibh, m'as daoine firinneach sibh, oir cha'n e beatha aon neach agams ach eilthirich. Chuir so aiteas air a Bhana-chriosduidh, air Tròcair, agus air a chloinn, a chionn gun robh 'n t-òsd-fhear toigheach mu luchd-cuairt.

Dh' iarr iad sin gun leigte seomaraichean fhaicinn doibh, agus chaidh sin a dheanamh, aon do'n Bhana-chriosduidh, da cloinn, agus do Thròcair, agus aon eile do Mhisneachail agus do dh' Ionraic.

*Misneachail.* A dheagh Ghaius, Ciod an t-suipeir a bheir thu dhuinn? oir tha an luchd-turuis so gu fann sgìth.

*Gaius.* Tha e nis anmoch, 's cha'n fhaigh sinn dol a mach a dh' iarruidh lòin; ach 's e 'ur beatha chum na tha againn, ma thaitneas e ruibh.

*Misneachail.* Bithidh sinne toilichte leis na tha agad a steach; oir tha mis eolach ort, 's cha'n fhaca mi riamh thu gun ghoireas iomchuidh agad.

An sin theirinn e, agus thuirt e ris a chòcaire, suipeir a dheasachadh fa chomhair an h-urrad so do luchd-turuis. Thainig e ris d'an ionnsuidh, ag ràdh. 'S e ur beatha agams' a dheagh chàirdean agus 's toillichte mi gu bheil tigh agam a thoirt aoidheachd dhuibh; 's am feadh a bhios an t-suipeir ga deasachadh, m'as toil leibh e, deanamaid aithris mu naigheachd feumail eigin: Tha sinne deonach, thuirt iadsan.

An sin thuirt Gaius, Cò d'am bean an seana bhoireannach so? agus cò d'an nighean an ainnir òg so?

*Misneachail.* 'S i a bhean so a bhean a bh'aig Criosduidh, fear-turuis a bh' ann roimhe so, agus is iad sin a chearthar chloinne. 'S i'n nighean so aon d'a luchd-eòlais, air an do chuir i impidh gu falbh leatha air a turus. Tha chlann uile toigheach dol an deigh an athar, agus triall na chas-cheuman: seadh, ma chi iad urrad agus àite san robh e, no idir lorg a choise, bheir e toil-inntinn doibh.

An sin thuirt an t-òsdair, An i so bean Chriosduidh? agus an iad sin a chlann? B' aithne dhomh athair agus seanair t'fhir. Is iomadh fear math a bha ga sheorsa; bha'n sinnsir air tùs a thamh ann an Antioch. Bha'n dream o'n d'thainig Criosduidh nan daoine foghainteach. Dhearbh iad th'air chach bhi nan daoine treuna misneachail, an aobhar Triath nan eilthireach, a shligheanan agus iadsan aig an robh gràdh dhoibh. Chuala mi iomradh mu chàirdean t'fhir, a fhuair an deuchainn air son na firinn. Chaidh Stephen, a cheud fhear dhiubh a dh'fhuilig, a chlachadh gu bàs, Gniomh. vii. 59, 60. Chaidh Seumas, aon eile do'n àl so, a chuir gu bàs le faobhar a chlaidheimh. Gun a bheag a ràdh mu Phòl, no mu Pheadar, chaidh Ignàtius a thilgeadh chum nan leomhann; chaidh Romanus a reubadh as a chéile; agus chaidh Policarp, a losgadh le teine. Bha fear dhiubh a chaidh a crochadh ann an cliabh, ri aghaidh na gréine, chum gun theadh na connspeachan e; chaidh fear eile dhiubh a

chuir ann am pŏca, agus a thilgeadh san fhairge chum a bhàthadh. B' eu-comasach an aireamh, na dh'fhuilig do'n teaghlach sin as leth na côrach. Tha gàirdeachas orm fhaicinn gun d'fhàg t'fhear cearthar mhac mar sin na dhéigh. Tha dochas agam gun lean iad a ghnè, agus gun dean iad ga réir.

*Misneachail.* Tha chlann fior thaitneach; tha iad le deothas a' leantuinn nòs an athar.

*Gaius.* 'S e sin air leam, air an aobhar sin tha a choslas air teaghlach a Chriosduidh sgaoileadh air feadh an domhain, agus fàs liombor air aghaidh na talmhainn. Uime sin sealladh a Bhana-chriosduidh a mach air son òighean freagarrach, a bhios nam mnàthaibh aig a cuid mac, chum nach di-chuimhnichear ainm an athar, agus tigh an sìnnsireachd.

*Ionraic.* Bu mhor am beud gun rachadh a theaghlach as.

*Gaius.* Cha'n fheud i dol as, ach feudar a cur an lughad; ach gabhadh a Bhana-chriosduidh mo chomhairle-se, agus 'se e sin an t-aon doigh air a cumail suas.

Agus a Bhana-chriosduidh, deir an t-osdair so, tha mi toilichte gu'm bheil thu fein agus Tròcair cho caidreach mu chéile. Agus nan gabhta mo chomhairl-sa bheireadh tu Tròcair gu bhi ni's daimheile dhuit: Ma bhios i deonach air, bu choir a toirt do Mhata mar mhnaoi: 'se sin an doigh air sliochd a choimhead air thalamh. Uime sin shocraicheadh air a chùis, agus an cean ùine bheag phòs iad : Ach cluinnear tuilleadh uime an déigh so.

Thuirt Gaius, labhraidh mi tuilleadh an leith-sgeul nam ban chum am mi-chliu a thoirt air falbh. Oir leis mar thainig mallachadh agus bàs a steach do'n t-saoghal le boirionnach, Gein. iii. 's amhuil a thainig beatha agus slainte. Chuir Dia aon Mhac uaithe a rinneadh o mhnaoi, Gal. iv. 'S a leigeadh ris cho mòr 's bha fuath aig boirionnaich eile do ghniomh ar ceud sinnsir, bha iad an ro-gheall air cloinn a bhi aca, chum gum feudadh an té ud no an té ud eile a bhi na màthair do Shlanui'fhear an t-saoghail. A bharr, their mi an uair a thainig an Slanuigh'ear, gun d'rinn mnathan gairdeachas ris, mu'n d'rinn daoine no aingil e, Luc. ii. viii. 2, 3. vii. 37—50. Eoin xi. 2. Luc. xxiii. 27. Mat. xxvii. 55, 56, 60. Luc. xxiv. 22, 23. Cha do leugh mi gun do bhuilich daoin a bheag air Criosd, ach lean mnathan e, agus rinn iad frithealadh dha le 'm maoin. Bu bhoirionnach a dh' ionnlaid a chasan le deuraibh, agus bu bhoirionnaich a dh' ùng a

chorp chum adhlacaidh. Bu bhoirionnaich a bha caoineadh an uair a bha e dol chum a chrionn-cheusaidh, 's a shuidh aig uaigh an uair a dh' adhlaiceadh e. Bu bhoireannaich a bha maille ris air tùs air maduinn na h-aiseirigh : agus a thug fios d'a dhéisciobuil gun d' èirich e o na marbhaibh. Tha uime sin meas mor air na mnàthaibh, agus tha e soilleir o na nithibh sin, gu'm bheil iad nan luchd co'-pairt maille ruinne ann an gràs na beatha.

A nis thainig an còchdair a dh' innseadh gun robh 'n t-suipeir deas, 's an sin fhuair neach òrdugh am bòrd uimeachadh.

An sin thuirt Mata, tha 'n sealladh so mu'n t-suipeir a' meudachadh mo chiocrais.

*Gaius.* Gu ma shamhuil sin a ni gach teagasg a fhrithealar dhuit, do chìocrais a mheudachadh chum suidhe sios gu suipeir an Righ mhoir 'na rioghachd : oir cha'n 'eil gach searmonachadh, gach leabhar, agus ordugh ann an so, ach mar an t-ullachadh a tha 'n so, an coimeas ris a chuirm a dh' ulluicheas ar Triath dhuinne an uair a thig sinn chum a thighe.

Mar sin thainig an t-suipeir, agus chaidh a t-uchd-luaisgte agus an slinnein togta a chuir air tùs air a bhord air am beulaobh, a nochdadh gum b' eigin doibh tionnsgnadh air le ŭrnuigh agus moladh do Dhia. 'S ann leis an t-slinnein thogta a thog Daibhidh suas a chridhe ri Dia ; agus sann air an uchd-luaisgte, far an robh a chridhe na luidhe, a b' àbhaist da a thaic a leagadh air a chlàrsaich, an uair a bhiodh e a' cluicheadh. Bha 'n, da sheorsa sin ro mhath, agus dh' ith iad uile gu cridheil diubh. Lebh. vii. 32—34. ; x. 14, 15. ; Salm xxv. 1 ; Eabh. xiii. 15. ; Deut. xxxii. 15. ; Breith. ix. 13. ; Eoin xv. 5.

B'e 'n t' ath ni a thugadh a làthair, searrag fhìona ; cho craobhach dearg ri fuil. Thuirt fear an tighe riu iad a dh' ol gu saor dheth : gum b'e sin fior thoradh na fìonain, a dh' fhàgadh cridhe Dhé agus dhaoine subhach. Uime sin dh' ol iad agus bha iad cridheil.

B'e 'n t-ath-chuireadh a fhuair iad bainne air a dheagh uimeachadh ; ach thuirt Gaius, thugar sin do'n chloinn chum gum fàs iad leis. 1 Pead. ii. 1, 2.

An sin fhuair iad ìm agus mil. Thuirt Gaius riu, iad a dh' itheadh gu pailt deth sin ; oir tha e math a neartachdadh ur céill agus ur tuigse. B'e so bu lòn d'ar

Tighearn an uair a bha e na leanabh ; ìm agus mil ithidh e chum gur aithne dha an t-olc a dhiultadh, agus roghainn a dheanamh do'n mhath. Isa. vii. 15.

An sin thug iad d'an ionnsuidh mias ubhall, a bha fallain agus blasda. An sin thuirt Mata, Am feud sinn ùbhlan itheadh, a chionn gur ann leo a bhuair an nathair ar ceud mhàthair ? An sin thuirt Gaius.

Le ubhlan mhealladh sinn an tùs, ach 's peacaidh, is cha mheas
A thruaill ar n-anma, a's a leon ; a chionn gun d' aom sin leis.
Ged' tha meas toirmisgt' cronail duinn ; le òrdugh tha e math.
Olaibh a's ithibh ur teann-shàth ; sibhse tha tinn le ghràdh.

An sin thuirt Mata, tha teagamh agam an itheadh, a' chionn gun d'fhàg meas itheadh tinn mi o cheann ghoirid.

*Gaius.* Fàgaidh meas toirmisgte tinn thu, ach cha'n fhàg an ni cheadaich ar Tighearna.

Am feadh a bha iad mar so a labhairt, thainig mias eile d'an ionnsuidh, air an robh cnuthan. Dàn. vi. 11. An sin thuirt cuid a bh' aig a bhòrd gum milleadh cnuthan fiaclan lag, gu h-àraidh fiaclan cloinne : d' an tug Gaius mar fhreagradh :

Tha teagasg dorcha dhuinn mar chnò
'S a h-eatain oirnn an cleth ;
Ach bris am plaosg, is gheibh thu'm biadh
'S cha cheilear aon ni math.

Bha iad an sin ro-shubhach, agus bhuanaich iad fada nan suidh aig a bhòrd, a' labhairt mu iomadh ni. An sin thuirt sean Ionraic ris an òsdair, m'as e do thoil e, am feadh e bhios sin a' briseadh nan cnò, nochd dhuinn brìgh an toiseagain so :

Bha fear ann, a's mheas iad e gun chiall,
Mar 's mò a sgaoil e, 's mò a bh'aig a bhiadh.

Bha iad uile nan tosd, fo ioghnadh ciod am freagradh a bheireadh deadh Ghaius air ; ach smuainich e ré tamuill, agus thuirt e,

Am fear a' riaraicheas a chuid le h-iochd do'n bhochd,
Bithidh aige mòran ; do ni is fearr an toirt.

An sin thuirt Ioseph, Shaoil mi nach faigheadh tu mach e.

O ho ! arsa Gaius, is fad o tha mi eolach air an dòigh so. 'Se fein-fhiosrachadh oid-iunsaich is fearr ; dh'fhoghlum mi o m' Thighearn, a bhi gu fialaidh, daonnachdail, agus mhothaich mi mo bhuannachd ris. Tha neach ann a chumas tuille 's a chòir ach thig e gu bochduinn. Tha neach ann a leigeas air a bhi beartach, agus gun ni air bith aige ; tha neach ann a ghabhas air a bhi bochd, agus mòr shaibhreas aige. Gnath. xi. 24. ; xiii. 7.

An sin rinn Somhairle cagar r'a mhàthair agus thuirt e rithe, is tigh duine mhath so, fanamaid ré tamuill ann, agus pòsadh Mata, mo bhràthair, Tròcair m'an téid sinn ni's faide. Ach thug Gaius an aire dha, agus thuirt e, Bithidh mi ro dheònach sin a thachairt.

Uime sin ghabh iad còmhnuidh ann còrr agus mìos, agus thugadh Tròcair do Mhata mar mhnaoi.

'S am feadh a bha iad san àite sin, bha Trocair mar bu ghnà leatha, a' deanamh dheiseachan do na feumaich, leis an do tharruinn i deagh chliù air an luchd-cuairt.

Ach a philleadh ri m' sgeul, an déigh na suipearach, dh' iarr na gillean leabaidh, a chionn gun robh iad sgìth le 'n turus. An sin thug Gaius àithne gun rachadh an seomar fheuchainn doibh ; ach thuirt Tròcair gum faiceadh ise luidhe iad. Mar so chuir i luidhe iad, agus chiodil iad gu socair ; ach shuidh càch re na h-òidhche ; oir bha Gaius agus iad fein cho toigheach mu chuideachd a chéile, 's nach dùraigeadh iad dealachadh. Ach an deigh dhoibh a bhi fad a' cainnt mu'n Tighearna, umpa fein, agus mu'n turus, thòisich sean Ionraic ri turra-chodal. An sin thuirt Misneachail, am bheil thu fas neo-shunndach : mosgail suas ; so toiseagan duit. An sin a deir Ionraìc, leigear dhuinn a chluintinn. Thuirt Misneachail,

'S eigin dhasan le'm b'àill buaidh thoirt air neach eile, buadhachadh air fein an tùs.

Tha e gle dheacair thuirt Ionraic ; duilich ri fhuagladh, agus ni's deacaire r'a ghnâthachadh. Ach mas toil leats e, fhir-an-tighe, leigeamsa leat fhuasgladh ; agus cluinnidh mise ciod a their thu.

Cha'n ann mar sin a bhitheas, thuirt Gaius, 's an orts a chaidh a chur, le dòchas gum freagair thu e. An sin thuirt Ionraic.

Airsan le 'm b'àill buaidh thoirt air peacadh,
'S eigin gum buadhaich gràs air-fein :
'S m'as àill leis impidh chuir air neach eile,
Lan striochdta biodh a chainnt, 'sa bhéus.

Tha e gu ro cheart, thuirt Gaius ; tha deadh theagasg agus fein-fhiosrachadh a teagasg so. Oir, gus an nochd gràs e-fein, agus gun toir e buaidh air an anam le ghlòir, cha bhi e ceannsgallach gu cuir an aghaidh a pheacaidh ; osbarr m'as e am peacadh inneal glacaidh Shatain, leis am bheil e ceangal an anma, cionnus is urrainn da cuir na aghaidh, gus am fuasglar e o'n laigse sin ?

*'San dara h-àite,* Cha mhò a chreideas aon neach aig

am bheil eòlas air riasun, no gràs, gur urrainn a shamhuil sin do dhuine a bhi na bheo-chuimhneachan air gràs, a tha na thràill d'a thruaill'eachd féin.

'S a nis o thainig e am aire, innsidh mi naigheachd dhuibh is fiu dhuibh a chluintinn. Bha dithis fhear ann a-chaidh air eilthireachd ; thòisich fear dhiubh 'n uair bha e òg, 's am fear eile 'n uair bha e sean : bha aig an fhear òg tograidh laidir ri strì riu : bha iad a thaobh nàduir a' fàs lag aig an t-seann duine ; bha'm fear òg a' caitheadh a bheatha co cothromach ris an t-sean fhear, agus bha e air gach doigh cho taitneach 's a bha 'm fear eile. Cò a nis aig am bu bheothaile gràs, o'n a bha iad a thaobh coslais co'-ionann ?

*Ionraic.* 'S cinnteach gun robh aig an fhear òg ; oir 's e sin a chuireas an aghaidh nam buaireanna is treise, is cumhachdaiche; gu h-àraidh o'n a chumas e suas ris-san aig nach 'eil iad co leith bhuaireasach ; măr thachair do'n aosmhor.

Os barr, thug mi gu tric fainear, gun robh seann daoine sa mhearachd so, a' gabhail laigse nàduir an riochd buaidh àghmhor air an truailleachd ; agus gun robh iad gam mealladh fein. Gu deimhinn 's iad seann daoine a tha ann an staid nan gràs, is fearr gan urrainn comhairl' a thoirt air an òigridh, a chionn gun do mhothaich iad fein faoineachd an t-saoghail so : ach ged a dh'fhalbhas fear sean agus òg le chéile air an turus, tha'n cothrom is fearr aig an fhear òg air a nochdadh gu'm bheil oibreacha gràis ni 's cumhachdaich annsan, ged a robh truailleachd an t-sean fhir a thaobh nàduir ni 's laige.

Mar so shuidh iad a co'-chainnt gus an d'thainig a mhaduinn. 'S an uair a bha'n teaghlach air éiridh, thuirt a Bhana-chriosduidh r'a mac Seumas, gu'm b' iomchuidh dha caibideil a leughadh ; agus leugh e caib. 53 deth Isaiah : 'S an uair a sguir e, thuirt Ionraic, c'arson a bha air a ràdh, Gun d'thainig ar Slanuigh'ear á talamh tioram, agus nach robh sgéimh no mais' ann ?

*Misneachail.* Man cheud ni their mi, A chionn gun robh eaglais nan Iudhach, o'n d'thainig Criosd, gu h-inbh bhig air call a brìgh agus sùgh a chreidimh. Tha mi 'g ràdh ris an dara ni, Gur ann a tha na focail air an labhairt le mi-chreidich, aig nach robh sùilean a chitheadh cridhe ar Cinn-fheadhna, uime sin thug iad breith air a thaobh a choslas diblidh o'n leth a muigh.

Cosmhuil riusan aig nach 'eil fios gu'm bheil clachan

luachmhor air an còmhdachadh le sgrath neo-thaitnich; san uair a gheibh iad aon, a chionn nach 'eil iad a tuigsinn gur i h-ann, tilgidh iad air falbh i.

Anis, thuirt Gaius, o'n a tha sibh an so, 's o'n a tha fios agam gu'm bheil Misneachail gu teoma tapaidh, m' as toil leibh e, théid sinn a ghabhail sràide, agus theagamh gun éirich gnothuch math leinn.

Tha mu thimchioll uidhe mîle as an àite so famhair d'an ainm Marbh-am-math, a tha cur mòr dhragh orrasan a tha 'gimeachd air rathad-mòr-an-Righ: is aithne dhomhsa c'àit am bheil a chòmhnuidh; tha e na cheannard air buidheann mheirleach; agus bu shona nam faighte cuir as da.

Dh' aontaich iad leis, agus dh'fhalbh iad. Chaidh Misneachail na lan-uidheam fo armaibh, agus thug càch leo sleaghan agus bataichean.

'S an uair a thainig iad chum an àite san robh e, fhuair iad e, agus greim aig air fear Inntinn-lag, a thug a luchd muintir d'a ionnsuidh bharr na slighe: bha'm famhair ga rannsachadh, chum 'n uair a bheireadh e uaithe na bh' aige gun itheadh e a rìs e; oir bu ghnà leis daoin' itheadh.

Co luath 's a chunnaic am famhair' Misneachail 's a chuideachd aig beul na garaidh, le'n armaibh, dh'fheoraich e ciod a bh' air an aire?

*Misneachail.* Tha thus a dh'i oirnn: 's ann a thainig sinn a dhìoladh a choilion fear do na h-eilthirich 'sa mharbh thusa, 's a spìon thu leat le breth-air-eigin as an t-slighe; uime sin thig a mach. An sin dh'armaich se e fein, agus thàr e mach, agus thug iad an ionnsuidh gharbh sin air a chéile, gus an d'fhàs iad sgìth, 's an sin ghabh iad fois.

An sin thuirt am famhair a rìs, C'arson tha sibh air m' fhearann-sa?

*Misneachail.* A thoirt toireachd amach arson na dhoirt thu dh'fhuil nan eilthireach, mar thuirt mi roimh riut; agus thionnsgain iad ris a rithist, a's chuir am famhair Misneachail an comhair a chùil: ach chaidh e'n gradaig na ghleus, ionnus gun do shlachdanaich e 'm famhair cho borb ghramail, 's gun do thuit a chuid armachd as a laimh: 's an sin chuir e as da, agus bhuin e 'n ceann deth, ni a ghiulain iad leo chum an tighe-òsda. Thug e leis mar an ceudna Inntinn-lag. An uair a thainig iad dachaidh, leig iad an ceann fhaicinn do'n teaghlach, agus chuir iad suas e air àite follaiseach, chum gu'n cuireadh e maoim orrasan a bheireadh iunnsaidh air a shamhuil cheudn' a dheanamh.

An sin dh'fheòraich iad do dh' Inntinn-laig, cionnus a ghlac am famhair e ?

*Inntinn-lag.* Thuirt an duine bochd, nach robh ann-san ach duine euslainteach fann, 's a chionn gun robh am bàs mar bu trice, toirt ionnsuidh orm uair san latha, smuainich mi nach bithinn am feasd gu math nam fuirinn aig an tigh ; uime sin chuir mi romham beatha eilthirich a chaitheadh ; agus dh'fhàg mi baile Neo-chinnteach, far am bu dùchas domh bhith. Cha'n 'eil annam ach duine truagh lag, an da chuid am phearsadh agus am inntinn, ach tha mi deonach, m'as urrainn dhomh, beatha fir-chuairt a chaitheadh. An uair a thainig mi 'n geata bh'air toiseach na slighe so, ghabh Tighearn an àite sin rium gu càirdeil ; cha mhô thug e meatha dhomh air son mi bhi cho lag, no idir air son laigsinn m'inntinn : ach thug e dhomh na nithe bha feumail air son mo thuruis, agus dh' iarr e orm mo dhòchas a chumail suas gu ceann na h-uidhe. An uair a thainig mi gu tigh an Fhir-theagaisg, fhuair mi mòr chaoimhneas ann ; s' a chionn gun do mheas e gum biodh Bruthach-na-h-eigin deacair orm, chuir e fear d'a òglaich leam gum ghiulan. Bha an luchd-cuairt eile ro iochd'ar rium, ged a bha iad comasach air tuilleadh asdair a dheanamh na bha mise, gidheadh mar bha iad a' teachd air an aghaidh, bha iad ag earail orm misneach mhath a bhi agam ; ag ràdh gum b' i toil an Tighearna co'-fhurtachd a thabhairt do'n mhuintir lag-chridhich. 1 Tes. v. 14. agus dh'fhalbhadh iad rompa. An uair a thainig mi gu rathad na h-Ionnsuidh, thachair am famhair so orm, agus thuirt e rium deanamh air mo shon fein ; ach mo thruaighe ! bu mhò 'm fheum air ioc-shlainte : 'n uair a thuig e sin, rinn e greim orm : Smuainich mi nach marbhadh e mi ; ach an uair a fhuair e stigh ga gharaidh mi, o nach robh mi deonach fuireach ann, bi mo làn bharail nach leigeadh e beo as mi. Oir chuala mi nach cuirear eilthireach sam bith gu bàs le laimh an nàmhaid, ma bhuanaicheas e seasamhach ga Thriath nèamhaidh. Bha sùil agam ri bhi creachta, agus creacht' a ta mi, ach thàr mi as mar a chi sibh, le m' bheatha, air son am bheil mi taingeil do 'm Righ ga chionn, agus dhuibhse mar am meadhon. Bha fiuthair agam ri ionnsuidh'ean eile, ach se so a chuir mi romham gun ruithinn 'n uair a dh'fheudainn, an uair nach b' urrainn domh, gum falbhainn air mo shochdair, 's an uair nach

b' urrainn domh coiseachd, gum falbhainn air mo mhàg-an. Is buidheach mi dhàsan a ghradhaich agus a shaor mi : thog mi mo roghainn : tha mo shlighe romham : tha m' aire thar an abhuinn air nach 'eil drochaid, ged nach 'eil annam ach truaghan lag-chridheach.

*Ionraic.* Nach robh thu roimhe so eolach air fear-cuairt d'am b' ainm Eagallach ?

*Inntinn-lag.* 'S mi a bha ; thainig e o bhaile-gun-tùr, a tha ma thuath do Bhaile-leir-sgrios, uidhe mhòr o'n àite san d' rugadh mis ; gidheadh bha sinn min-eolach air a chéile ; oir bu bhrathair athar dhomhs' e : bha sinn le chéile goirid o'n aon ghnè ; 's gann a bha e-san cho calma riumsa, ach air a shon sin bha suaip againn r'a chéile.

*Ionraic.* Tha mi tuigsinn gum b' aithne dhuit e, agus, 's furasda leam a chreidsinn gum bheil sibh càirdeach a thaobh ur coslais r'a chéile.

*Inntinn-lag.* Bha iadsan gam b'aithne sinn le chéile ag ràdh sin ; agus osbarr air a sin, cha'n 'eil ni a chuala mi bhi annsan, nach do mhothaich mi annam fein cuideachd.

An sin thuirt deadh Ghaius ris, biodh agad misneach mhath, 's e do bheatha agamsa, agus do m' thigh ! agus iarr gu neo-sgàthach na's àill leat ; agus bithidh mo sheirbhisich ùmhal duit.

An sin fhreagair Inntinn-lag, Tha so na chomain ris nach robh duil agam, agus tha e mar bhaoisge gréine á meadhon neoil dhorcha. An robh e'n rùn an fhamhair gun éireadh mar so dhomh, 'n uair a ghlac e mi 's nach leigeadh e leam dol ni b' fhaide ? An robh e na rùn, 'n uair a spùinn e mi, gun tiginn chum tighe Ghaiuis ? Ach 's amhuil a thachair e.

Agus air do Ghaius agus do dh' Inntinn-lag a bhi mar so a' co'-chainnt r'a chéile, thainig aon na theann ruith chum an doruis, a dh'innis gun deachaidh eilthireach d' am b' ainm Tuadhal, a mhilleadh le peileir tairneanaich.

Mo thruaighe ars Inntinn-lag an d' éug e ? Rug e ormsa seal m' an d'-thaing mi 'n fhad so, agus b'àill leis a bhi leam : bha e fòs maille rium an uair a ghlac am famhair mi, ach 's esan bu luaithe na mise, agus theich e : ach 's cosmhuil gur h-ann chum bàis a theich e, agus chum beatha a chaidh mis a ghlacadh.

Mun àm so phòs Mata agus Tròcair ; thug, mar an ceudna, Gaius a nighean Phebe do Sheumas bràthair Mhata, mar mhnaoi ; agus dh' fhuirich iad deich laith-

e an eile aig tigh Ghaius a' buileachadh an ùine mar a b' iomchuidh do luchd-cuairt.

An uair a thainig an t-àm san robh iad ri triall, rinn Gaius cuirm dhoibh, aig an robh iad gu sunndach ait: agus dh' fheoraich Misneachail ciod a bh' aca r'a ìocadh ; ach thuirt Gaius riu gum b'e'm beatha gu saor chum gach ni a fhuair iad. Gun robh, e na ghnà aige-san aoigheachd a thoirt do dh' eilthirich, ach gun robh e'n earbsa ri dìoladh fhaotainn o'n deadh Shamaritanach air son gach costas a bha e deanamh riu. Luc. x. 34, 35. An sin thuirt Misneachail ris.

*Misneachail.* Fhir-mo chridhe, 's dìleas, tairis a ni thu gach aon ni do na bràthraibh, agus do choigrich, a thug fianuis air t-'fhiughantas do'n eaglais ; agus is ciatach dhuit an toirt air an aghaidh air an turus, air mhodh diadhaidh, is math a ni thu, 3 Eoin 6.

An sin ghabh Gaius a chead diubh uile, agus ga chloinn, ach gu sònruichte dh' Inntinn-lag. Thug e fòs càileigin da a dh' òladh e air an t-slighe.

Ach b'àill le Inntinn-lag stad nan déigh, an uair a bha iad dìreach a' dol a mach air an dorus, ni an uair a mhothaich Misneachail, thuirt e, thig air t'aghaidh Inntinn-lag, falbh leinn, agus bithidh mis am fhear-iuil duit, agus bithidh tu air cho'-diol riunn fein.

*Inntinn-lag.* Mo thruaighe ! cha'n 'eil companach iomchuidh agam ; tha sibhse gu luath laidir, ach tha mise gu lag, mall: is roghnaiche leam fuireach air deireadh, air eagal le m' laigse gum bi mi am thruime dhomh fein agus dhuibhse. Tha mi mar thuirt mi gu lag-chridheach fann, agus cuirear mìothlachd orm leis na nithibh nach cuir dragh air daoin' eile. Cha chaomh leam gàireachdaich, cha toigh leam trusgan rìomhach ; is fuath leam ceist neo-fheumail. Tha mi cho ro lag 's gur fuathach leam nithe a tha ceaduichte do dhaoin' eile. Cha'n aithne dhomh an fhìrinn uile : tha mi ro aineolach : Ma chluinneas mi aon neach a' deanamh gairdeachas anns an Tighearna, cuiridh e air uairibh duilichinn orm, a chionn nach urrainn domh fhein sin a dheanamh. Thachair dhomhsa mar thachair do dhuine lag am measg cheatharnach, no mar lochran fo tháir. Tha e-san a tha ullamh gu sleamhnachadh le chois, mar lòchran fo thàir ann an smuaintibh an ti a th' aig fois, Iob xii. 5. Ionnus nach aithne dhomh ciod a ni mi.

Ach thuirt Misneachail ris, a bhràthair, tha òrdugh agamsa, sòlas a thoirt do'n lag, agus am fann a chumail

suas. 'S eigin duit falbh leinn ; ni sinn moille riut ; ni sinn còmhnadh leat; cha ghnàthaich sinn, air do sgàth-sa, aon ni a chuireas doimheadas ort ; cha tionnsgain sinn air labhairt mu aon chùis theagmhaich a' d' làthair ; bithidh sinn gu h-iomlan ad reir, a roghainn air thu dh' fhuireach 'nar déigh, 1 Tes. v. 15. Romh. xvi. 1 Cor. viii. 9, 22. Salm xxxviii. 16.

Bha iad fad na h-ùine so aig dorus Ghaiuis; agus air dhoibh a bhi an teas an seanachais, thainig Ullamh-gu-stad far an robh iad le dha luirg na laimh, agus bha e-san mar an ceudna a' falbh air eilthireachd.

*Ionraic.* Cionnus a thainig thus' an fhad so ? Bha mi 'n ceart uair a' gearan nach robh companach freagarrach agam, ach tha thus' a reir mo mhiann. Is e do bheatha Ullamh-gu-stad, tha dòchas agam gun dean sinn còmh-nadh r'a chéile.

*Ullamh-gu-stad.* Is math leam a bhi a' d 'chuideachd, thuirt am fear eile : agus o'n a thachair sinn cho iomchuidh air a chéile, is fearr leam aon do m' chuid lorg a sheach-nadh dhuit.

*Inntinn-lag.* Cha ghabh mi sin, ged a tha mi 'd chomain air son do thairgse ; ach theagamh gu'n cuir mi air uair-ibh feum oirre a chumail uam nan con.

*Ullamh-gu-stad.* Ma bhios mi fein no ma luirg air sheol sam bith feumail duit, 's e do bheatha gur gnàthachadh mar is miann leat.

Mar so chaidh iad air an aghaidh: Bha Misneachail agus Ionraic air thoiseach, bha Bhana-chriosduidh agus a clann nan déigh, agus bha Inntinn-lag agus Ullamh-gu-stad le chuid lorg air dheireadh. An sin thuirt Ionraic.

Guidheam ort, a nis o'n a tha sinn air an t-slighe, in-nis duinn nithe feumail mu na h-eilthirich a bh' air thois-each oirnn.

*Mis.* Is toileach a ni mi sin. Is barail leam gun cuala sibh mar thachair Apolion air Criosduidh o shean, anGleann na-h-irisleachd, agus mar an ceudna an deuchainn chru-aidh a fhuair e dol troi Ghleann-sgàil-a-bhàis. Cha'n 'eil teagamh agam nach cuala sibh cuideachd an iunnsaidh a chaidh thoirt air Dìleas le Togarrach, leis a cheud Adhamh, le Neo-thoilichte, agus le Nàire: cearthar cho foilleil shlaoiteil 's a dh' fheudadh tachairt air duine fad na slighe.

*Ionraic.* Air leam gu'n cuala mi an t-iomlan deth sin ; Ach se Nàire bu deacaire dha dhiubh : bha e gu beag-nàrach, do-sgìtheachaidh.

*Misneachail.* Bha e ; oir mar thuirt Dìleas, chaidh an t-ainm docharach a thoirt air.

*Ionraic.* Ach c'àit an do thachair Bruidhneach air Criosduidh agus air Dìleas ? Bha e sin comharrichte mar an ceudna.

*Misneachail.* Bha e na amadan muinghinneach, gidheadh tha mòran mar bha e-san.

*Ionraic.* Cha mhòr nach do mheall e Dìleas.

*Misneachail.* Cha mhòr, ach chuir Criosduidh roimhe mar gheibheadh e mach e. Air an dòigh so dh'imich iad gus an d' thainig iad far an do choinnich Soisgeulach Criosduidh agus Dìleas, agus an d' innis e dhoibh mar dh' éireadh dhoibh aig Féill-an-diomhanais.

An sin thuirt Misneachail, 'S ann an so a thachair e orra.

*Ionraic.* An ann gu dearbh ? creididh mi gum bu chruaidh an sgeul a dh' aithris e dhoibh.

*Misneachail.* Bha e mar sin : ach thug e misneach dhoibh leis. Ach cha ruig sinn a leas labhairt umpa-san, 's ni bh' annta curaidhnean calma, gun athadh gun sgàth. Nach cuimhne leibh cho neo-mhaitheach 's a sheas iad am fianuis a bhreitheimh ?

*Ionraic.* Is cuimhne. Dh' fhuilig Dìleas gu ciatach.

*Misneach.* Dh' fhuilig e ; agus thainig mathas r'a linn ; oir chaidh Ciatach agus muinntir eile iompachadh le bhàs.

*Ionraic.* Guidheam ort abair romhad ; oir tha thu ad rogha seanchaidh.

*Misneachail.* Thug Cealgair barr air gach neach a thachair air Criosduidh, an déigh dha Féill-an-diomhanais fhàgail.

*Ionraic.* Cealgair ; cò e sin ?

*Misneachail.* Duine carach, cealgach ; fear a bhiodh diadhaidh a réir an t-saoghail ; ach bha e cho seolta 's nach cailleadh e an àm sam bith air.

Bha mùghadh aidmheil aige a cho-fhreagradh do gach àm ; agus bha bhean cho teoma ris fein. Chaochladh e bharail a réir an àma ; agus gheibheadh e leith-sgeul a chionn sin a dheanamh. Ach cho fad 's a thàr m' eolas, thainig droch chrioch air a chealgaireachd ; cha mhò a chuala mi gun robh meas aig aon neach air an robh eagal Dé air a chloinn.

Bha iad m'an àm so air teachd an sealladh Baile-an-diomhanais, far an cumar Féill-an-diomhanais. Ach an uair a chunnaic iad gun robh iad cho dlù air a bhaile chuir iad an comhairle r'a chéile, mar rachadh iad

troimhe ; thuirt cuid aon ni, agus thuirt cuid ni eile. Ma dheireadh thuirt Misneachail, 's minig a bha mis' am fhear-iuil aig luchd-turuis a dol tre'n bhaile so, agus tha mi nis eolach air fear d'an ainm Mnason, do mhuinntir Shipruis, seann deisciobuil, a dh' fheudas sinn fuireach na thigh. Ma chi sibh iomchuidh e feudaidh sinn dol ann.

Tha sinne ro dheonach ars iadsan ; oir bha 'n t-anmoch a nis ann, ach bha Misneachail eolach air an rathad chum tighe an t-seann duine. Thainig iad d'a ionnsuidh, agus bhuail iad aig an dorus, agus dh' aithnich an seann duine cainnt Mhisneachail cho luath sa labhair e, agus dh' fhosgail e 'n dorus, agus leig e steach iad uile. An sin thuirt fear an tighe, Cia fhad 's a thainig sibh an diugh ? Fhreagair iad, gun d'thainig iad o thigh Ghaius a charaid. Thuirt e riu gur math a choisich iad, 's nach b' ioghnadh iad a bhi sgìth ; agus iad a shuidhe sìos. Mar sin shuidh iad.

*Misneachail.* Cionnus a tha sibh mo chàirde ? Is i mo bharail gur e ur beatha aig mo charaid.

'S math is e ur beatha agams, a deir Mnason ; agus iarraibh ni's àill leibh, agus ni sinne ar dìchioll chum fhaotainn duibh.

*Ionraic.* B'e o cheann ghoirid an t-aon ni a bha dh' easbhuidh oirnn fàrdach mhath agus deadh chuideachd, agus tha dòchas agam gun d' fhuair sinn a nis le chéil iad.

*Mnason.* Tha sibh a' faicinn na fardaich ; ach sann le deuchainn a dhearbhar a chuideachd.

*Misneachail.* Ro mhath ; an deoin leat na seomraichean a nochdadh do'n luchd-thuruis ?

'S deonach leam gu deimhin thuirt Mnason. Mar sin thug e iad d'an seòmraichibh fa léth, agus nochd e dhoibh seomar mòr rìomhach, far am feudadh iad a bhi còladh agus an suipeir a ghabhail ann gus an tigeadh àm dhoibh gabhail mu thàmh.

An uair a bha iad mar so air socrachadh c'ar ùine bheag, dh' fheoraich Ionraic do dh' fhear-an-tighe, an robh cuid do dhaoine math sa' bhaile ?

*Mnason.* Tha beagan ann ; oir gu deimhin cha'n 'eil iad ach tearc an coimeas ris na tha air atharrachadh.

*Ionraic.* Cionnus a dh' fheudas sinn cuid diubh fhaicinn ? Oir tha daoine matha fhaicinn dhoibh-san air eilthireachd, ceart mar tha a ghealach agus na reultan dhoibhsan a tha tionnsgnadh air turus.

An sin bhuail Mnason an t-ùrlar le chois, agus thainig

Gràs a nighean a nìos; agus thuirt e rithe, i dhol a dh innse d'a chàirdibh, Iriosal, Naomh, Déigheil-air-deadh-dhaoine, Fìrinneach, agus Aithreachail, gun robh maille ris-san, caraid no dha leis am bu mhiann am faicinn an nochd.

Chaidh Gràs a mach, agus thug i fios doibh, agus thainig iad; 's an déigh dhoibh fàilt a chur air a chéile, shuidh iad sios aig a bhord.

An sin thuirt Mnason, fear-an-tighe, A choimhearsnaichean, tha agamsa, mar tha sibh a' faicinn, coigrich am thigh; is eilthirich iad, a thainig asdar fada, agus tha iad air an turus chum Beinn-Shioin. Ach cò air leibh a tha 'n so, 's e comharrachadh le mheur ris a Bhana-chriosduidh?

'S i th' ann bean Chriosduidh, am fear-turuis ainmeil ud, a dh'fhuilig le bhràthair Dìleas, na h-urrad dhìobhail agus thàmailt sa bhail' againne. Chuir so ìoghnadh orra, agus thuirt iad gur beag a shaoil leo gum faiceadh iad a Bhana-chriosduidh, 'n uair a ghairm Gràs iad; uime sin 's taitneach an sgeul sinn duinne. An sin dh'-fhiosraich iad cionnus a bha i? Agus am b' iad na h-òganaich sin clann a fir? 'S an uair a thuirt i riu gum b' iad, thuirt iad riu, Gun deonaicheadh an Dia d'am bheil sibh a' toirt gràidh agus seirbhis, dhuibh bhi mar ur n-athair, agus ur toirt far am bheil e-fein ann an sìth.

An sin dh'fheòraich Ionraic do dh' Iriosal agus dhiubh-san a thainig leis, ciod an suidheachadh san robh am baile san àm sin?

*Iriosal.* Feudaidh sibh a thuigsinn gu'm bheil sinn làn othail an àm féille. Is deacair an ni dhuinn ar cridheachan agus ar n-inntinne a choimhead ann an deadh riaghailt a measg na h-urrad iomaguinn. Tha feum aigesan, a tha thàmh 'na leithid so a dh' àite, agus aig am bheil roinn ri muinntir mar tha againne, air càileigin do chulaidh-bhrosnuchaidh, chum a chumail air fhaicill gach aon àm.

*Ionraic.* Am bheil ur coimhearsnaich a nis gu sìochail samhach?

*Iriosal.* Tha iad gu mòr ni 's riaghailtiche na b' àbhaist doibh bhith. Tha fios agad mar chaidh Criosduidh agus Dìleas a ghnàthachadh sa bhail' againne; ach 's ann a tha mi 'g ràdh, o cheann ghoirid, gum bheil iad ni's riaghailtiche. Air leam gum bheil fuil Dhìleis na trom orra gus an t-àm so; oir o'n a loisg iad e-san, cha do leig an naire leo aon neach eile a losgadh: san àm sin bu sgàthach leinn an t-sràid imeachd, ach feudaidh sinn a nis sinn fein a nochdadh gu neo-sheachantach. San àm sin

bha ainm fir-aidmheil gràineil; ach tha a nis, ann an earrannaibh àraidh do'n bhaile, diadhachd air a meas urramach.

An sin dh'fheòraich Iriosal diubh, cionnus a dh' èirich dhoibhsan air an turus? Agus ciod an caoimhneas a bha 'n duthaich a' nochdadh dhoibh?

*Ionraic.* Tha e tachairt duinne mar thàrlas e do luchd-cuairte; air uairibh gu math, agus air uairibh eile gu h-olc; air uairibh a' dìreadh, agus air uairibh eile a' tearnadh; cha'n 'eil an soirbheas a ghnà r'ar cul, cha mhò a tha gach neach a thachras oirnn na charaid duinn. Thainig sinn roi iomadh deuchainn cheana; agus cha'n aithne dhuinn ciod a tha rombainn diubh: ach mhothaich sinn gum bheil na thuirt an seann fhocal, mar is pailte, fior, Gur urrainn do dhuine math cruaidh-chàs fhulang.

*Iriosal.* Ciod na deuchainnean a thainig oirbh?

*Ionraic.* Feòraich sin de Mhisneachail ar fear-iuil, oir 's e gam fearr is aithn' an aithris.

*Misneachail.* Chaidh trì no ceithir do ionnsuidhean a thoirt oirnn cheana. Air tus, chaidh ionnsuidh a thoirt air a Bhana-chriosduidh agus air a cloinn, le dà éucorach, nach mòr nach do chuir as doibh. Thugadh ionnsuidh oirnn le Famhair-na-fola, le famhair eile, agus le famhair-Marbh-am-math; ach gun amharus 's sinne thug ionnsuidh air an fhear ma dheireadh 's cha'n e-san oirnne. 'S ann mar so a thachair: An deigh dhuinn a bhi ré seal aig tigh Ghaiuis, smuainich sinn ar n-airm ghaisg' a thoirt leinn, agus dol a dh' fhaicinn an amaiseadh a h-aon oirnn a bha cur dragh air na h-eilthirich; oir chuala sinn gun robh eas-caraid mòr aca mu'n àite sin. Bha Gaius ni b' eolaiche na bha sinne mu gharaidh-dhìon an Fhamhair; agus chuir sinn faothaid a mach air a thòir, gus an d'fhuair sinn sealladh air beul na h-uadha anns an robh e: An sin bha aiteas oirnn, agus thog ar misneach. Thainig sinn dlù air a gharaidh, agus feuch, air dhuinn teachd ann, rinn e breth-air-eigin, le lamhachas laidir air an duine bhochd so, Inntinn-lag, agus bha e dìreach air ti cur as da. Ach an uair a chunnaic e sinne, a' smuaineachadh gur sinn cobhartach a b' fhearr, dh'fhàg e 'n duine truagh; agus thainig e far an robh sinn. Thug sinn ionnsuidh fhiadhaich air a chéile, agus bha e ro bhorb; ach ma dheireadh thuit e, agus chaidh a cheann a sgathadh dheth, 's a chuir suas mar chuimhneachan ri taobh na slighe, a chuir eagail orrasan aig am biodh a shamhuil sud do ghnathachadh mi-dhiadhaidh. Mar chomharradh gur i'n fhirinn

a th' agam, tha'n duine fein an so mar dhearbhadh air, a chaidh, mar uan, a thoirt á beul an leomhainn.

*Inntinn-lag.* Mhothaich mise gur i 'n fhirinn a th' ann, agus nach mearachd.

*Naomha.* Is da ni a dh'fheumadh a bhi aig eilthirich, cruadal agus caithe-beatha neo-lochdach. Mur bi iad cruadalach, cha'n urrainn iad buanachadh air an t-slighe; agus ma bhios an caithe-beatha mi-iomchuidh, tàirnidh iad mi-mheas air an aidmheil.

*Deigheil-air-deadh-dhaoine.* Tha dòchas agam nach eil an sanus so feumail dhuibhse. Ach gu firinneach tha iomadh neach ag imeachd air an t-slighe a tha nochdadh gur coigrich iad air eilthireachd, ni 's mò na gum bheil iad nan coigrich agus nan luchd-cuairt air thalamh.

*Firinneach.* Tha sin fior, cha 'n 'eil aon chuid aca èideadh no misneach an eilthirich; cha 'n 'eil iad a' siubhal gu cothromach, ach a null agus a nall, gu broineagach neo-shnasmhor, a' tarruinn eas-urram, le 'n giulan, air an Tighearna.

*Aithreachail.* Bu chôir dhoibh bhi dubhach air son nan nithe sin ; oir cha 'n ion doibh dochas a bhi aca, ris a ghràs is miannach leo, air an turus, agus air am fàs ann an naomhachd, gus am bi iad air an glanadh o'n samhuil sin.

Mar so shuidh iad a' co'-chainnt r'a chéile, gus an robh an t-suipeir deas, ni a ghabh iad; agus ghabh iad mu thàmh a thoirt fois d' an cuirp fhann sgìth. A nis dh' fhuirich iad aig an fhèill ann an tigh Mhnason re ùine mhòr, neach, a thug Gràs a nighean na mnaoi do Shomhairle mac na Bana-chriosduidh, agus Marta do Ioseph.

Dh' fhuirich iad fad an so, mar thuirt mi; oir cha robh muinntir a bhaile co fiadhaich 'sa b' àbhuist doibh. Uime sin dh' fhàs iad eolach air mòran do dhaoine math a bhaile, agus rinn iad gach math dhoibh a b'urrainn iad.

Bha Tròcair, mar bu ghnà leatha, ag oibreachadh air son nam bochd, uime sin thug am bru agus an druim am beannachd orra; oir bha i san àite sin na h-urram d'a h-aidmheil. Bha mar an ceudna Gràs, Phebe, agus Marta, gu mathasach deadh-bheusach, a' sìor dheanamh math a réir an cothrom. Bha iad fòs ro shìolmhor, ionnus, mar thuirt mi gun robh gineil Chriosduidh a' fàs lionmhor air thalamh.

Am feadh a bha iad san àite so, thainig Uilbheist a mach as a choille, agus mharbh e mòran do mhuinntir a bhaile. Bheireadh e mar an ceudna air falbh leis na h-urrad do'n cloinn, agus theagaisgeadh e dhoibh a dheothal mar dheanadh a chuileanan féin. Cha robh chridh aig aon

fhear a bha sa bhail' aghaidh a thoirt air ; ach theicheadh iad roimhe 'n uair a chluinneadh iad fuaim a theachd.

Cha robh 'n uilbheist so coltach ri aon bheathach a bh' air aghaidh na talmhainn : bha chorp mar dhràgon, bha seachd cinn agus deich adhaircean air. Taisb. xiii. 1. Rinn e àr mòr air a chloinn, 's gidheadh bha e fo cheannsal boirionnaich. Thairg am fiadh-bheathach so cumha do dhaoinibh, agus ghabh iadsan leis am bu docha am beatha no an anama, ris na cumhnantaibh sin.

Ach dh' inntrinn Misneachail, agus iadsan a thainig a dh' fhaicinn nan eilthireach do thigh Mhnasoin, an co'-bhoinn gun rachadh iad le aon fheachd a thoirt ionnsuidh air an fhiadh-bheathach ud, a dh' fheuchainn am faigheadh iad muinntir a bhaile a shaoradh o mhàgaibh agus o bheul sgriosach millteach na nathrach so.

An sin chaidh iad fo'n armaibh a dhol na chò'dhail ; agus bha 'm fiadh-bheathach air tus ro ladurna, dhàna, agus sheall e le tàir air na naimhdibh ud ; ach thug iad ionnsuidh cho gramail air le aon fheachd, 's gun do chuir iad an ruaig air ; agus thainig iad dachaidh do thigh Mhnasoin a rithist.

Bha aig an uilbheist so amanna sonruicht air an robh e teachd a mach, 's a' toirt ionnsuidh air cloinn muinntir a bhaile : Rinn na daoine treubhach sin faire air sna h-àmaibh àraidh sin, agus thug iad ionnsuidh dhiongmhalt air, ionnus gun do leon iad, agus gun d'fhàg iad crubach e ; air chor 's nach d'rinn e na h-urrad dholaidh do mhuinntir a bhaile, 's a b' àbhuist dha. Agus tha cuid do dhaoin' ann am barail gum bàsaich e a thoradh a leòin a fhuair e.

Uime sin dh' fhàg an treubhantas sin Misneachail agus na bha maille ris measail sa bhaile, ionnus gun robh àrd mheas aig iomadh neach orra a bha an atharrachadh aidmheil riu. 'Sann air a shon so nach d' rinneadh ach beag dochair air na h-eilthirich sin san àite so. Bha cuid-eigin do 'n mhuinntir bu truaillidh dhiubh, a bha air bheag fiosrachaidh, nach robh measail umpa air son an gaisge agus an cruadail.

Thainig a nis an t-àm san robh na h-eilthirich ris an aite sin fhàgail, agus triall air an turus. Chuir iad fios air an càirdibh, rinn iad cainnt riu, agus chuir iad àm araidh air leth chum iad fein a chuir fo chomraich agus fo dhìon an Cinn-fheadhnaidh. Bha dream eile ann a thug d'an ionnsuidh cuibhrionn do na bh' aca, a bha freagarrach do'n lag agus do 'n laidir, do na mnathaibh

agus do na fearaibh, a mheud 's a bha feumail doibh, Gniomh. xviii. 10.

An sin theann iad ri imeachd air an turus, agus chaidh an càirdean leo cho fad 's a bha e iomchuidh dhoibh, agus dh' earb iad araon iad fein ri curam an Righ, agus dhealaich iad.

Dh' imich iadsan a b' eilthirich ann air an aghaidh, agus ghabh Misneachail an toiseach; ach a chionn nach robh na mnathan agus a chlann ach lag, b' eigin doibh imeachd gu fòill; leis a sin bha aig Inntinn-lag, agus aig Ullamh-gu-stad, muinntir gu co'-fhulangas a dheanamh leo nan siubhal mall.

An uair a dhealaich iad ri mùinntir a bhaile, 's a ghabh an càirdean an cead diubh, thainig iad air ball chum an àit 's an do chuireadh Dìleas gu bàs; sheas iad aige, agus thug iad buidheachas do'n ti a neartaich e gu giulan le fhulangasaibh co ciatach: gu h-àraidh o'n a mhothaich iad buannachd ag éiridh dhoibh fein as a leth.

Uime sin dh' imich iad air an aghaidh uidhe mhath, a' labhairt mu Chriosduidh agus mu Dhìleas, agus mar thainig Ciatach a dh' ionnsuidh Chriosduidh an déigh bàis Dhìleis.

Bha iad a nis air teachd chum Tulaich-an-t-saibhreis, far an robh a mhéin airgid, a chuir Demas air iomrall air a thurus, agus far, an robh daoine sa bharail, an do thuit Cealgach, agus an deach e dhìth; uime sin bha iad a' labhairt mu na nithe sin. Ach an uair a thainig iad chum an t-seana-chuimhneachain a bha fa chomhair Tulaich-an t-saibhreis, eadhon an carragh salainn, a bha 'n sealladh Shodoim, agus an loch neo-chubhraidh a bh' aige, ghabh iad iongantas, mar ghabh Criosduidh roimhe, gun rachadh daoine co geur-chuiseach riusan a thaobh san aite sin. Ach a mhain thug iad fainear nach 'eil na h-urrad mhothachaidh aig daoine air dosgainn chàich, gu h-araidh ma tha an ni o'n d' èirich e a' furan buannachd air an neo-eagnaidh.

Cunnaic mi a nis gun deach iad air an aghaidh, gus an d'thainig iad taobh na h-aibhne a bha eadar iad agus na Beanntachan Taitneach.

An abhainn far an robh na craobhan àluinn a' fàs air gach taobh dh'i a tha' an duilleach nan ìoc-shlaint air ioma gnè eucail. Salm xxiii. far am bheil an t-àilean uaine gach aon àm, agus far am feudadh iad luidh sìos gu tèaruinnte.

Bha mainneirean chaorach air an àilean sin ri taobh na h-aibhne, agus tigh air a thogail far an rachadh na h-uain,

naoidheana nam ban sin a bhiodh air eilthireachd, àrach agus a thogail suas. Eabh. v. 2. Isa. xl. 11. Bha fos san àite so fear air an robh an cùram, a bhuineadh gu h-iochdmhor bàigheil riu, a chuairticheadh le a ghairdean na h-uain, 's a ghiulaineadh na uchd iad, sa dh' iomaineadh gu sèimh an spréidh a tha trom le h-àl. Air an aobhar sin dh' asluich a Bhana-chriosduidh air a ceathrar nighean an clann mhaoth a chur air cùram an duine so, chum gu'm biodh iad air an gabhail a stigh, fo dhìon, agus air am beathachadh ri taobh nan uisgeachan sin, agus nach biodh a h-aon diubh air chall na dhéigh sin. Ma dh'éireas gun téid a h-aon diubh air seacharan, no air chall, bheir an duine so air an ais a rithist iad, ceanglaidh e suas na bhios leointe, agus neartaichidh e na bhios tinn. Esec. xxxiv. 11—16. An so cha bhi easbhuidh bìdh, dibhe, no eudaich orra; an so coimheadar sàbhailt iad o mhearlaich agus o luchd-spùinnidh; oir fuiligidh an duine so am bàs m'an caillear aon ni a dh' earbar ris. Osbarr bithidh iad so fo dheadh oilein air an rogha teagasg, agus bithidh iad air am foghlum san t-slighe cheart, agus tha fios agaibh gur àghmhor an gnothuch sin. Tha sibh a' faicinn gum bheil san àite so fior-uisge, réithleanan taitneach, blàithean maiseach, iomadaidh seòrsa chraobh, a tha giulan meas fallain: Cha'n e an seòrsa meas a dh' ith Mata, a bha'n crochadh thar bala lios Bheelsebuib; ach meas a bheir slainnt' á easlainte, agus a mheudaicheas i far am bì i.

Mar so bha iad deonach an clann beag earbsa ris; agus bha iad ni bu deonaiche sin a dheanamh, a chionn gur h-ann air costus an Righ a bha'n t-iomlan, agus gur h-e bh'-ann tigh-eiridinn do chloinn oig agus do dhìlleachdanan.

Chaidh iad a nis air an aghaidh; agus an uair a thainig iad gu Frith-rathad-an-àilein, a dh' ionnsuidh a bhealaich, thar an deach Criosduidh agus a chompanach Ciatach, an uair a ghlac Famhair-gun-dòchas iad, 's a chuir e an laimh iad ann an Daigneach an teagamh, shuidh iad a chur an comhairle ri chéile, ciod a b' fhearr dhoibh a dheanamh, o'n a bha iad a nis co comasach, agus gun robh Misneachail na cheann-iuil aca, am bu choir dhoibh iunnsaidh a thoirt air an Fhamhair, agus a dhaighneach a leagadh sìos, 's ma bha a bheag do luchd-cuairt ann, an cuir fa sgaoil, m'an rachadh iad ni b' fhaide. Theireadh a h-aon diubh aon rud, agus theireadh an t-aon so rud eile. Bha aon diubh ag ràdh

nach robh e ceadaichte dhoibh imeachd air talamh neo-choisrigte: thuirt neach eile gun robh, nam b' ann air gnothuch math a bhitheadh e; ach thuirt Misneachail, ge nach fheud a bharail ma dheireadh a bhi air mhodh coitchionn fior, gidheadh gun robh àithne aige-san cuir an aghaidh a pheacaidh, buaidh a thoirt air an olc, agus cath math a chreidimh a chur; agus cò ris is còra dhomh an cath math so a chur, no ri famhair-gun-dòchas? Bheir mi ma ta iunnsuidh air a chuir gu bàs, agus air Daighneach an teagamh a chuir as a chéile. An sin thuirt e, Cò a théid leam? An sin thuirt sean Ionraic, Theid mise leat. 1 Eoin ii. 13. theid sinne ann cuideachd, thuirt ceathrar mac na Bana-chriosduidh, Mata, Somhairle, Ioseph agus Seumas; oir bha iad gu h-òg treubhach.

Mar sin dh' fhàg iad na mnathan air an t-slighe, agus dh'fhuirich Inntinn-lag agus Ullamh-gu-stad le chuid lorg chum an dion, gus am pilleadh iad; oir ged a bha Famhair-gun-dòchas a chòmhnuidh cho dlù dhoibh, dh' fheudadh leanabh beag an coimhead, ach iad a dh' fhuireach air an t-slighe. Isa. xi. 6.

Dh'fhalbh Misneachail, Ionraic, agus a cheathrar òganach suas chum Daighneach-an-teagamh a dh' fheuchainn am faiceadh iad am famhair. An uair a ràinig iad an dorus, bhuail iad gu ladurna dàna. Thainig am famhair gu dàicheil a chum an doruis, agus lean An-earbs' a bhean e. An sin thuirt e, "Cò a tha cho dàna mhìobhail, 's a tha mar so a' cur dragh air Famhair-gun-dochas?" Fhreagair Misneachail, "Is mise th' ann, aon do luchd-iuil Righ nèimh, chum eilthirich a stiuireadh air an t-slighe, agus tha mi 'g àithne dhuitse an dorus fhosgladh dhomh: dean thu fein, uime sin, deas chum cath a chur riumsa, oir thainig mi a thoirt buaidh ort, 's a leagadh do Dhaighnich."

Air leis an fhamhair, o'n a bha e fein 'na fhamhair mòr laidir, nach faigheadh neach sam bith buaidh air; agus smuainich e o'n a bha e roimhe so cleachdtà ri buaidh a thoirt air ainglibh, an e gun cuir Misneachail so eagal orm? Mar sin chaidh e fo armaibh, agus thainig e 'mach. Bha clogaid stàilinn mu cheann, uchd-éididh theinnteach air a crioslachadh uime, agus thainig e 'mach am brogaibh iaruinn, agus a chuaile mòr na laimh. An sin chaidh an t-seisear fhear ud na chò'dhail, agus chuartaich iad air gach taobh e: agus an uair a thainig An-earbs' a bhan-fhamhair ga chòmhnadh, chuir seann Ionraic as dith le aon bhuille. An sin thòisich an iorgh-

uill, agus chuir iad am famhair gu talamh, ach bu leisg leis géilleadh: Bha e cho righinn ri mharbhadh 's a bhitheadh cat; ach mharbh Misneachail e fa dheireadh, agus sgar e an ceann o chorp.

An sin thòisich iad air an Daighneach a leagadh, oir cha robh sin deacair r'a dheanamh chionn nach bu bheo am fàmhair. Bha iad car sheachd laithean ga leagadh, agus fhuair iad do luchd-cuairt ann, aon d' am b' ainm Trom-inntinneach, agus Geilt a nighean, a bha dlù air bhi marbh do'n ghòrt', agus shaor iad beo as iad. Ach chuireadh e ìoghnadh ort fhaicinn na bha do chuirp mharbh bhèubainichte, agus do chnamhaibh dhaoine san àite sin.

An uair a chuir Misneachail agus a chuideachd crìoch air a ghnothuch ud, thug iad leo Trom-inntinneach agus a nighean, oir bu shluagh còir iad, ged a bha iad an laimh ann an Daighneach-an-teagamh aig Famhair-gun-dòchas. Thug iad leo mar an ceudna ceann an fhamhair, ach dh' adhlaic iad a chorp fo charn chlach, agus thainig iad chum na-h-aitim a dh'fhàg iad, agus dh'innis iad doibh mar a rinn iad. An uair a chunnaic Inntinn-lag agus Ullamh-gu-stad ceann an fhamhair bha iad ro aoibhneach. Rinn iad uile gairdeachas mòr air son mar shoirbhich leo; 's an uair a thug càch an aire air toilinntinn, 's ann a thug Trom-inntinneach lamh air a bhiadh, oir bha e air a chlaoidh le ocras: agus thug a Bhana-chriosduidh dha balgam as an t-searraig, agus dh' fhàs e gu treum misneachail.

A nis chunnaic mi am aisling 'n uair a rinneadh na nithe sin gun do ghabh Misneachail ceann an famhair, agus gun do chuir e suas ri taobh na slighe e air crann, thall fa chomhair far an do chuir Criosduidh suas cuimhneachan, a thoirt sanus do luchd-turuis fuireach o fhearann an fhamhair.

Dh' imich iad an sin air an turus, gus an d'ràinig iad na beanntachan taitneach, far an d'ath-bheothaicheadh Criosduidh agus Ciatach le nithibh sòghail nam beann. Chuir iad an eolas air na buachaillibh, a rinn am beatha gu cridheil, mar rinn iad ri Criosduidh roimhe.

'S an uair a chunnaic na buachaillean, na h-urrad diubh còmhlath, thuirt iad ri Misneachail, 's tait neach a chuideachd a fhuair thu an so; c'àit an d'fhuair thu iad? agus co iad?

An sin thuirt Misneachail gun robh ann bean Chriosduidh agus a clann, a chaidh iompachadh o dhorchadas gu solus, sean Ionraic, Inntinn-lag, Ullamh-gu-stad,

Trom-inntinneach, agus a nighean Geilt, agus gum bu mhath leo fios fhaotainn am faigheadh iad aoidheachd an so a nochd, no'm b' eigin doibh dol ni b'fhaide ?

An sin thuirt na buachaillean, is taitneach a chuideachd a tha 'n so, 's e ur beatha againne, oir tha againn do'n lag cho math agus do'n neart-mhor ; tha cùram aig ar Ceann-feadhnadh mu na nìthear air an neach is lugha dhiubh sin, Mat. xxv. 40. Air an aobhar sin cha'n fhaod laigse cosg a chuir air ar biatachd. Mar sin thug siad iad gu dorus na lùthchairt, agus thuirt iad riu air an ainm dol a steach. Thuirt na buachaillean ri Misneachail, gun tug iad air an ainm cuireadh dhoibh sin, a chionn gum bheil iad ullamh gu dol air an ais, eadhon, Inntinn-lag, Ullamh-gu-stad, Trom-inntinneach, agus Geilt a nighean ; ach air do shons' agus a mhuinntir eile a tha laidir, tha sinn g' ur fàgail gu'r saorsadh ghnathaichte. An sin thuirt Misneachail, tha mi an diugh a faicinn gu'm bheil gràs a dealradh 'n ur gnùis, agus gur sibh da rìreadh buachaillean mo Thighearna ; a chionn nach d'rinn sibh coimhicheas ris a mhuinntir dheireasach, agus gun d' fhailtich sibh am beatha do'n lùchairt, leis gach furan bu chaomhaile, mar bu chòir. Esec. xxxiv. 21.

Mar sin chaidh an lag agus an ciorramach a steach, agus lean Misneachail agus càch iad. An uair a shuidh iad, dh' fheòraich na buachaillean a dh' aon do'n mhuinntir bu laige, ciod a ghabhadh e ? Oir thuirt iad, 's eigin gum bi gach ni air a riaghailteach san àite so chum an lag a chumail suas, co math agus chum sanus a thoirt dhoibhsan a tha mi-riaghailteach.

Mar so dh' ulluich iad cuirm do nithibh a bha so-chnàmh, agus taitneach do'n bhlas ; agus an déigh sin ghabh iad mu thàmh. An uair a thainig a mhaduinn, agus a chionn gun robh an latha soilleir, agus na sléibhtean àrd, thug na buachaillean na h-eilthirich chum a mhullaich, a dh' fhaighinn seallaidh mar bu ghnà leo air nithibh iongantach, mar nochd iad do Chriosduidh roimhe.

Thug iad a chum cuid do dh' ionadan ùr iad. B' e a cheud àite Meall-an-iongantais, far am fac iad fear fad as ag atharrachadh nan sléibhtean le cainnt. An sin dh' fheoraich iad do na buachaillean ciod bu chiall da sin ? Thuirt iad riu gum b'e an duine sin mac Mòr-ghràis, air am bheil iomradh sa' cheud earrann do'n leabhar so ; agus tha e air a shocrachadh san àite sin a theagasg nan eilthireach creidsinn, agus gun tugadh iad buaidh air

gach cruaidhchas a thigeadh nan caraibh. Marc. xi. 23, 24. An sin thuirt Misneachail, is aithne dhomhs e, tha e còrr air mhòran.

An sin chaidh iad leo chum ionad eile, ris an abrar Beinn-na-neo-chiontachd, agus chunnaic iad fear an so sgeudaichte ann an éideadh geal, agus dithis dhaoine, Fuath agus Mi-rùn, a sior thilgeadh salachair air: agus ge b' e ni a thilgeadh iad air, thuiteadh e dheth a rithist an ùine ghearr, gun a shalachadh.

An sin dh'fheòraich an luchd-turuis, Ciod bu chiall da so? Thuirt na buachaillean, Gum bu duine diadhaidh am fear ud, agus gur ann a nochdadh a chaithe-beatha neo-chiontaich a bha thrusgan geal. A nis is iadsan a tha tilgeadh salachair air an aitim air am beag deadh chaithe-beatha; ach mar tha sibh a' faicinn nach lean a bheag do'n t-salachar ris, 's amhuil a thàrlas e dhàsan a chaitheas a bheatha gu neo-lochdach sa bheatha so; Ge b'e leis am b'àill salachair a thilgeadh air an samhuil sin, 's diomhain an oidheirp; oir bheir Dia fainear an ùine gearr gum brùchd an neo-chiontas amach mar an solus, agus an ionracas mar mheadhon-làtha:

An sin thug iad iad gu Maol-na-Seirce, far an d'fheuch iad dhoibh fear aig an robh mìr eudaich air a bheulaobh, as an tug e culaidhean do na bochdaibh a bha m'an cuairt da; gidheadh cha bu lughaid a mhìr e.

An sin thuirt iad, ciod bu chiall da so? Thuirt na buachaillean riu, gur ann a bha so a nochdadh dhoibh, nach bi airc air cridhe fial, no dì air an laimh a bhios fiughantach do'n bochd agus do'n fheumach. Gheibh esan a bhios tabhartach ni r'a fheum. Agus cha bu ludhaid min na banntraich a bhreacag a thug i do'n fhàidh.

Thug iad an sin iad, a dh' ionnsuidh àite far am fac iad Amadan, agus Fear-gun-tùr, a nigheadh Etiopach, chum a dheanamh geal: ach mar bu mhòid a nigheadh iad e, 's ann bu duighe a dh' fhàsadh e. An sin dh' fheòraich iad ciod a bha so a' ciallachadh? Agus dh' innis iad dhoibh, Gur amhuil a thachair do gach neach truaillidh: gum bi gach meadhon a ghnathaichear chum deadh ainm a chosnadh dha na impidh air fhàgail ni 's gràineile. B' amhuil a bha na Phairisich, agus 's amhuil a thachras do gach cealgair.

An sin thuirt Tròcair, bean Mhata, ri màthair-chéile, bu ghean-math leam, nam feudta e, gum faicinn an dorus a th' air an leachduinn, ris an abrar gu coitcheann

an leth rathad chum ifrinn. Dh' innis a mathair-chéile a h-iarrtus do na buachaillean. An sin chaidh iad a chum an doruis, ni a dh' fhosgail iad, agus thuirt iad ri Tròcair, i dh' éisdeachd re seal; Mar sin dh' éisd i, agus chual i aon ag ràdh, Mo mhollachd do m' athair a chum air m' ais mi o shlighe na sìth agus na beatha; agus thuirt neach eile, Och nach robh mi air mo reubadh as a cheile, m'an do chaill mi m' anam a shaoradh mo bheatha; agus thuirt neach eile, nam bithinn a rìs an toiseach mo bheatha, 's mi a chaitheadh i air mhodh a shaoilinn nach toilleadh an t-àite so. Bha 'n talamh mar gum b'ann air chrith foidhpe le osnaich agus le gearan cràiteach; ni a chuir maoim agus eagal air Tròcair, agus thainig i air falbh uaithe, air bhall-crith, ag ràdh, is sona gach neach a shaorar o'n àite so.

An uair a nochd na buachaillean gach ni dhiubh sin dhoibh, thug iad a rìs air an ais iad chum na lùchairt agus bhàraig iad riu gach ni a b'fhearr a bh' aca: Ach air do Thròcair déigh a ghabhail air ni-eigin a chunnaic i san tigh, agus bu nàr leatha iarraidh: An sin dh'-fhiosraich a màthair-chéile, ciod bu choireach rithe; oir thuig i nach robh i gu math. An sin thuirt Tròcair, tha sgàthan anns an t-seòmar mhòr nach urrainn domh a leigeadh as m' aire; agus mar faigh mi e, 's eagal leam nach bi mi slàn. Thuirt a màthair-cheile rithe, gun labhradh ise ris na buachaillibh mu'n ni a bha i 'miannachadh; agus cha diult iad dhuit an ni air am bheil do dhéigh. Ach thuirt i gum bu nàr leatha gu'n cluinneadh iad gun a robh a mhiann oirre. Ach thuirt ise rithe nach bu nàr idir, ach gum bu chliùiteach an ni déigh a bhi aice air a leithid sud: thuirt i an sin nam biodh i cho math, ma ta, agus fheòraich dhiubh an reiceadh iad rithe e.

Thug an sgàthan barr air mìle. Air aon seol nochdadh e do dhuine aidhreach fein gu riochdail; agus le thionndadh air dòigh eile, leigeadh e fhaicinn do neach ceart aghaidh agus samhladh Ceann-feadhna nan eilthireach fein. Labhair mi uime riu-san d'an aithne e, 1 Cor. xiii. 18. 2 Cor. iii. 18. agus thuirt iad, gum fac iad an ceart chrùn sgithich air a cheann, le amharc san sgàthan sin: chunnaic iad mar an ceudna na creuchdan a bha na lamhan, na chosan, agus na thaobh. Tha a ghloine so cho luachmhor, 's gun nochd i dhoibh e mar is àill leo, beò no marbh: air nèamh no air thalamh; ann an staid irisleachaidh no àrdachaidh; a' teachd gu fulang no a rìoghachadh.

Uime sin chaidh Bhana-chriosduidh far an robh na buachaillean, d'am b'ainm Eolas, Fein-fhiosrachadh, Furachair, agus Treibh-dhireach, agus thuirt i riu, gun robh bean a mic, mar bu tric a bhiodh mnathan òga, gabhail déigh mhòr air ni-eigin a bha aca, agus gur e air leatha nach biodh i slàn as eugmhais.

*Fein-fhiosrachadh.* Gairm an so i, cha bhi aon ni is urrainn duinn a thoirt di nach faigh i. Rinn iad guth rithe, agus thuirt iad, a Thròcair, ciod a b'aill leat fhaotainn? Thainig rugha na gruaidh, agus thuirt i, Gun robh an sgàthan ud a bha 'n crochadh san t-seomar mhòr: agus ruith Treìbh-dhireach ga iarraidh, agus thug iad dhi e le làn ghean-math. An sin thug i buidheacheas doibh ag ràdh, gun robh fios aice le so gun d'fhuair i deadh-ghean 'nan sùilibh.

Thug iad mar an ceudna do na mnàthan òg eile gach ni a mhiannaich iad, agus mòr chliu d' am fearaibh a chionn gun deach iad le Misneachail a chuir as do Fhamhair gun-dòchas, agus a sgrios Daighneach-an-teagamh.

Chuir na buachaillean usgraichean bràghaid mu mhuineal na Bana-chriosduidh, agus mu mhuineal mnàthan a mac, chuir iad mar an ceudna cluas-fhailean nan cluasan, agus seudan rìomhach air an eudannaibh.

An uair a b' àill leo imeachd, leig iad air falbh iad ann an sìth, ach cha d' rinn iad na h-urrad gan comhairleachadh 's a rinn iad air Criosduidh agus air a chompanach, a chionn gun robh Misneachail a' deanamh an iuil doibh, neach a bha gu glic seolta, nam faiceadh e cunnart a tighinn nan caramh.

Dhi-chuimhnich Criosduidh agus a chompanach na h-earailean a thug na buachaillean doibh, m'an d' thainig àm dhoibh feum a dheanamh dhiubh. Uime sin 'se so aon chothrom a bha aig a bhuidheann so orrasan a bh' air thoisich orra; agus 'n uair, a dh'imich iad sheinn iad mar so:—

"Nach iomchuidh tha na h-ionaid stad,
 Do dh' eilthirich nan teinn;
'S mar ghabh iad ruinn gu failteachail,
 Gun iargaltas nam meinn:

Thug dhuinn gach ni a mhiannaich sinn,
 Gun uireasbhuidh no dìth;
A theoraich air ar turus sinn,
 Gun mheathacha no sgios."

'S an uair a dhealaich iad ris na buachaillibh, thainig iad chum an àite san do thachair Pill-air-falbh, a bha thamh ann am baile Dol-air-ais, air Criosduidh. Air an aobhar sin chuir Misneachail nan cuimhne e, ag radh riu, gur ann a thachair e air. Agus mu dhéimhinn an duine so, cha ghabhadh e chomhairle sam bith ach an uair a theann e ri dol air ais, cha chuireadh impidh stad air.

Oir an uair a thainig e far an robh an crann-ceusaidh agus an uaigh, thuirt fear ris sealltainn orra ; ach 's ann a chuir e dréin air, agus thuirt e gun robh e cur roimhe dol air ais da thìr fein. M'an d'thâinig e chum a gheataidh, thachair Soisgeulaich air, a mhaoidh air, chum a chuir air an t-slighe a ris, ach cha rachadh pill-air falbh so ann, sann a thoisich e r'a châineadh agus thàr e as uaithe.

Mar sin chaidh iad air an aghaidh, agus chunnaic iad fear na sheasamh le chlaidheamh rùisgte na laimh, agus eudann làn fala, direach aig an àite san deach Beag-creideamh a spùinneadh. An sin thuirt Misneachail, Cò thusa ? Fhreagair an duine, ag ràdh, Is fear-cuairt mi. agus tha mi air mo thurus chum a bhaile nèamhaidh. 'Se m' ainm Gaisgeil-air-son-na-firinn. 'S am feadh a bha mi air mo thurus, thug triuir dhaoine ionnsuidh orm, a labhair rium air a mhodh so : 1. " Co dhiubh bhithinn mar fhear dhiubhsan ? 2. No rachainn air m' ais chum an ionaid as an d'thainig mi? 3. No bàs fhaighinn far an robh mi ?" Gnàth. i. 10, 11, 13, 14. Ris a cheud ni thuirt mi, gun robh mi re ùine mhòr am dhuine seasmhach, agus uime sin nach b' ion a smuaineach a nis gun gabhainn le meirlich. An sin dh'fheoraich iad diom ciod a theirinn ris an dara ni ? Agus dh' innis mi dhoibh, mar mothaichinn an t-ionad o'n d'thainig mi mi-ghoireasach, nach tréiginn idir e, ach air dhomh a thuigsinn gun robh e mar sin, ghabh mi an doigh so a roghainn air. An sin dh'fheòraich iad diom m'an treas ni. Agus thuirt mi riu, Gun robh mo bheatha ni bu luachmhoire, na gun dealaichinn gu faoin rithe. Os barr cha bhuin e idir dhuibhse na nithe sin a chuir fa m' roghainn, agus gabhaibh Coire ur cunnart ma bheanas sibh idir rium. An sin thug an triuir ud, d'am b'ainm fiadh-cheann, Cion-tùir agus Meachranach, aghaidh orm, agus thug mise ionnsuidh orrasan.

Mar sin thòisich sinn, triuir an aghaidh a h-aon, agus mhair a chaonnag fad thrì uairean. Bhuilich iad orm, mar tha sibh a' faicinn, comharran air an gaisge, agus

ghiulan iad leo rudeigin do thoradh mo threubhantais-se cuideachd. Cha d' rinn iad ach dìreach falbh, oir 's i mo bharail gun cual iad fathrum ur cas, agus theich iad.

*Misneach.* Bu neo-chothromach an tuasaid a bh' agaibh.

*Gaisgeil.* B'fheadh ; ach ni e-san aig am bheil an fhìrinn air a thaobh gaisgeadh an aghaidh beagain no mòrain : Thuirt aon neach, ged a chuairtich feachd mi, cha bhi eagal orm : ged eìrich cogadh am aghaidh, an so bithidh mo mhuinghinn, &c. A bharr air sin, thuirt e, leugh mi ann an eachdraidh, gun do chuir aon duine an ruaig air armailt ; agus cia iomadh fear a mharbh Samson le cnaimh-peircill asail ?

*Misneachail.* Ach o nach d' fhuair thu cothrom na Féinne, c'arson nach do ghlaodh thu, chum gun tigeadh neach eigin gu d' chòmhnadh ?

*Gaisgeil.* Rinn mi sin ri m' Righ, a bha fhios agam a chluinneadh mi, agus a chuireadh còmhnadh diomhair am ionnsuidh : agus bu leoir leam sin.

*Misneachail.* Is ciatach a rinn thu ; leig leam do lann fhaicinn ; agus rinn e sin.

An uair a ghlac e na laimh i, 'sa dh' amhairc e oirre, thuirt e, O ho ! is an do shàr-lannan Ierusaleim i so.

*Gaisgeil.* 'S ann gu deimhinn. Ma bhios aon do na lannaibh sin ann an laimh cheart, a bhios na chearranach math air a cùl, feudaidh e aghaidh a thoirt air aingeal leatha. Cha' n eagal gu'n geill i, m' as aithne dhas' a h-iomairt. Cha mhaolaich a faobhar idir. Gearraidh i feoil agus cnàmhain, anam agus spiorad le chéile.

*Misneachail.* Mhair a chò'-stri ùine mhòr, 's ìoghnadh leam nach 'eil thu sgìth na deigh.

*Gaisgeil.* Chathaich mi gus an do lean mo chlaidheamh ri m' laimh ; agus an sin bha iad cho tàdhaite ri cheile, 's ged a b'ann a' m' ghàirdean a dh' fhàsadh an lann, 's an uair a bha 'n fhuil a' sìor shruthadh sìos o' m' laimh, 's ann bu chruadalaich a bha mi.

*Misneachail.* Is math a fhuaradh tu ; sheas thu gu fuil, a' cathachadh an aghaidh peacaidh ; buanaichidh tu leinne, thig thu steach agus théid thu a mach maille ruinn ; oir is sinne do dhearbh chompanaich.

An sin ghabh iad ris, dh' ionnlaid iad a chreuchdan, agus thug iad da cuibhrionn do gach ni bha aca chum ath-bheothachadh ; agus dh' imich iad maille ri chéile. A nis, am feadh a bha iad ag imeachd, chuir Misneachail iomadh ceist air, mar tha, "cò bu dùthaich dha ?"

*Gaisgeil.* Thainig mi o'n tìr-dhorcha, sann a rugadh mi, agus tha m' athair agus mo mhàthair fhathast ann.

*Misneachail.* An tìr dhorcha ! nach 'eil i sin goirid o bhaile an Leir-sgrios ?

*Gaisgeil.* Tha i. Agus 's e an ni a bhrosnuch mi gu triall air eilthireachd, gun robh fear nar measg ris an abradh iad Fìrinneach, agus dh' innis e mar dh' éirich do Chriosduidh a dh' fhàg baile an Leir-sgrios ; eadhon mar dh' fhàg e a bhean agus a chlann, agus a dh' imich e air a thurus. Bha e cuideachd air aithris mar mharbh e nathair a theann ri stad a chur air, agus mar rainig e 'n t-àite bha rŭn air a ruigheachd. Chaidh aithris mar b'e a bheatha anns gach ionad stad a bh' aig a Thighearna, gu sònraicht an uair a rainig e am baile nèamhaidh ; oir, ars an duine, chaidh ghabhail ris le gairdeachas agus le fuaim thrompaidean, a rinn cuideachdadh dhealrach air a shon. Dh' innis e fòs gun do sheinn na cluig le aoibhneas a chionn gun d' ràinig e ; agus gun deach trusgan òir a chuir uime, maille ri ioma ni air nach toir mi luaidh. An aon fhocal, rinn sgeul an duine mu Chriosduidh na h-urrad dhrùghaidh orm, 's gun robh mi 'n ro gheall air falbh na dheigh ; air chors 's nach gabhainn comhairle athar no màthar gun dol ann ; agus tha mi an fhad so air m' aghaidh.

*Misneachail.* Tha dòchas agam gun d'thainig thu stigh air an dorus ?

*Gaisgeil.* Thainig mi ; oir thuirt an duin' ud rium, nach diongadh e a bheag dhomh, mar inndrininn a stigh air an dorus chumhann.

*Misneachail.* Feuch, a deir am fear-iŭil ris a Bhana-chriosduidh, mar tha iomradh air eilthireachd t'fhir air sgaoileadh am fad 's am fagus.

*Gaisgeil.* An i so bean Chriosduidh ?

*Misneachail.* 'S i ; agus is iad sin a chearthar chloinne.

*Gaisgeil.* Agus a' triall air eilthireachd cuideachd ?

*Misneachail.* Tha gu deimhinn iad a' dol na dheigh.

*Gaisgeil.* Is math leam sin. 'S ait leis an duine chòir 'n uair a chi e iad, a' dol a stigh do'n bhaile neamhaidh, ged nach falbhadh iad leis fein.

*Misneachail.* Gun teagamh is toil-inntinn leis e, oir an taobh a muigh da shonas fein, 's cinnteach gur e ni is annsadh leis a bhean agus a chlann a bhi tearuinte.

*Gaisgeil.* Ach o'n a tha sinn a' labhairt uime sin,

guidheam ort, leig dhomh do bharail uime a chluintinn. Tha cuid a' cur an teagamh nach aithnich sinn a chéile san ath-shaoghal.

*Misneachail.* Am bheil duil aca gun aithnich iad iad fein, no gum bi aiteas orra r' an sonas fein ? Agus ma tha duil aca gum bi chùis mar sin, c'ar son nach aithnich iad muinntir eile, agus nach dean iad gairdeachas nan sonas ?

A rithist, o 'n a tha dàimhean ro ionmhuinn leinn, ged a chuir am bàs ceangal na daimh sin fa sgaoil, c'ar son nach feudar a smuaineachadh gu cothromach, gur annsa leinn am faicinn san àite shona sin, no gun iad a bhi ann ?

*Gaisgeil.* Tha mi tuigsinn do bharail mu'n chùis so. Am bheil tuilleadh agad ri fheòraich mu thùs mo thuruis-se !

*Misneachail.* Tha sin agam; An robh t-athair agus do mhàthair deonach thu dhol ann ?

*Gaisgeil.* Cha robh idir; b' àill leo gach impidh a chuir orm gu fuireach aig an tigh.

*Misneachail.* Ciod a bh' aca ri ràdh na aghaidh ?

*Gaisgeil.* Thuirt iad nach robh ann ach caithe-beatha nach b' fhiu ; agus mur bithinn fein gu leasg lunndach nach miannaichinn am feasd a leithid.

*Misneachail.* Agus ciod tuilleadh a thuirt iad ?

*Gaisgeil.* Thuirt iag nach robh ann ach doigh chunnartach ; gur i 'n t-slighe air am bheil luchd-cuairt ag imeachd an t-slighe is dosguinnich air domhan.

*Misneachail.* An do nochd iad duit cia ann a bha 'n cunnart a' co'-sheasamh ?

*Gaisgeil.* Nochd iad air iomadh doigh.

*Misneachail.* Ainmich cuid diubh.

*Gaisgeil.* Dh' innis iad domh mu shlochd na Mi-mhisnich, far an do theab Criosduidh a bhi tachdta. Dh' innis iad domh gun robh luchd-tilgeadh shaighead nan uidheam ann an Dùn Bheelsebuib, a thilgeadh gach neach a bhuaileadh aig a gheata chumhang, a dh' asluchadh dol a steach. Dh' innis iad fòs domh mu'n choille, mu na sleibhtean dorcha, mu Bhruthach-na-h-éigin, mu na leomhainn, agus mu na famhairean. A bharr air sin thuirt iad gun robh droch-spiorad a' tadhall Gleann-na-h-Irioslachd, agus nach mòr nach tug e buaidh air Criosduidh. Os barr, thuirt iad gum b' eigin domh dol tre Ghleann-sgàil-a-bhàis, far am bheil na h-ùrraisgean, far am beil an solus na dhorchadas, far am bheil an t-slighe làn shlochd, stachd, agus amhainean, far am bheil iomadh rioba agus ceap-tuislidh. Dh' innis iad fòs domh mu

Fhamhair-gun-dòchas, mu dhaighneach-an-teagamh, agus mu'n sgiorradh a bha teachd air luchd-cuairt ann. A bharr air sin, thuirt iad gum b' eigin domh dol tre thalamh na drùigheachd, a bha ro-chunnartach. Agus an déigh gach ni dhiubh so, gun tachradh amhainn orm, gun aon drochaid, a bha eadar mi agus am baile nèamhuidh.

*Misneachail.* Am b'e sin an t-iomlan?

*Gaisgeil.* Cha b'e; thuirt iad rium gun robh an rathad so làn do chealgairean, agus do dhaoin' a bha ri foill-fheitheamh chum daoine matha chur air seacharan.

*Misneachail.* Ach cionnus a rinn iad sin a mach?

*Gaisgeil.* Dh' innis iad domh gun robh Gliocas-saoghalta ri foill-fholach chum daoin' a mhealladh. Thuirt iad mar an ceudna gun robh Riaghailteach agus Cealgach do ghnà air an t-slighe. Thuirt iad fòs, gun tugadh Cealgach, Bruidhneach, no Demas, teann oidhearp air mo ghlacadh: gu'n glacadh an sodalaich mi na lion, no gum falbhainn le ceann gun tùr Aineolach, gu h-anndàna chum geata fhlaitheis, a chaidh a chuir air ais chum an doruis a bh'air slios na leachduinn, 'sa chaidh chuir air an fhrith-rathad do dh' ifrinn.

*Misneachail.* 'S meallta mi mur bu leoir sin a thoirt mi-mhisneach dhuit, ach an do sguir iad a nis?

*Gaisgeil.* Cha do sguir idir; dh' innis iad domh mu ioma neach a thug o shean oidheirp air an dòigh ud, sa lean fad air a tòir, a dh' fheuch am faigheadh iad a mach a bheag do'n t-sonas mun deachaidh na h-urrad a labhairt o àm gu h-àm; agus mar thainig iad air an ais mar dh' fhalbh iad, a' deanamh amadain diubh fein, a chionn gu'n d' fhalbh iad air an turus, gun iad a bhuanachadh ann. Dh'ainmich iad daoine rinn sin, mar bha Ceannlaidir agus Socharach. An-earbs, agus Cion-cruadail, Pill-air-ais, agus Fear-àicheadh-Dhé, le iomadh neach eile, a chaidh fad a dh' fhaicinn ciod a gheibheadh iad; ach nach d'fhuair a h-aon diubh a bheag an co'-lorg an dragha.

*Misneachail.* An dubhairt iad a bheag tuille chum mi-mhisneach a thoirt duit?

*Gaisgeil.* 'S iad a thuirt; labhair iad mu fhear do' m b' ainm Eagallach a dh' fhalbh air a thurus; agus mar mhothaich e'n t-slighe cho aonaranach 's nach robh uair shubhach no shòlasach aige fad a thuruis: Mar an ceudna gun do theab Trom-inntinneach, dol bàs le gorta; seadh agus ni eile h-eab mi dhi-chuimhneachadh, mu Chriosduidh fein, ge bu mhòr a bhòilich a bh' air daoine

mu na rinn e, chum crùn nèamhaidh fhaotainn, gun deachaidh gun teagamh a chall air an Amhainn dubh, agus nach rachadh e ni b' fhaide: ach cha'n aidicheadh iad a chuid so do'n naigheachd.

*Misneachail.* Agus nach d' thug a h-aon do na nithibh sin feachd asad?

*Gaisgeil.* Cha d'thug; chuir mi suarach an t-iomlan diubh.

*Misneachail.* Cionnus a thachair sin?

*Gaisgeil.* Chreid mi gum bi 'n fhirinn a dh' innis Fìrinneach, agus thug sin buaidh orr' uile.

*Misneachail.* Thug do chreidimh buaidh ma ta.

*Gaisgeil.* Thug gu deimhin; chreid mi; uime sin dh' fhalbh mi, dh' imich mi air an t-slighe, chog mi ris gach neach a chuir iad-fein am aghaidh, agus sann tre chreidimh a thainig mi an fhad so.

M'an àm so thainig iad chum fearann na drùigheachd, far an tric an d' fhàs daoine trom neo-shunndach; agus bha 'n t-ionad uile lan dhris agus droighnich, ach ann an còrr àite gun robh tighean-sìth ann, agus nan suidheadh no na'n caidleadh duin' annta, tha e air a ràdh, nach éireadh agus nach dùisgeadh e suas tuille sa bheatha so. Dh' imich iad ma ta tre'n choille so, agus rinn Misneachail an t-iùil doibh; agus dh' imich Gaisgeil-arson-na-firinn nan déigh, na chùl-fhreiceadan, air eagal gun tugadh droch-spiorad, dràgon, famhair, no meirleach ionnsuidh orra. Chaidh gach fear air aghaidh san àite so le chlaidheamh ruiste na laimh: oir bha iad fiosrach gum b'àite cunnartach e. Chum iad suas misneach a chéile, cho math 's a dh' fheud iad; agus thug Misneachail air Inntinn-lag a bhi air cùl a shàlach, agus bha Trom-inntinneach air cùram Ghaisgeil.

Ach cha deachaidh iad ach goirid 'n uair a thuit dall cheò m'an timchoill uile, ionnus gur gann a chitheadh iad a chéile; air chor 's gum b' éigin doibh a chéil fhaotainn a mach le cainnt, oir cha robh iad ag imeachd le bhi faicinn.

Ach feudaidh aon a shaoilsinn nach robh so ach cearr do'n chuid bu treubhaiche dhiubh, gu h-àraidh do na mhathaibh agus do'n chloinn, nach robh ach maoth an da chuid nan cosaibh agus nan cridhe. Gidheadh le prosnachadh sgairtail agus caomh-earail am fir-iùil, agus a chùl-fhreiceadain a bh' air an dèigh, thainig iad gu oirpeach air an aghaidh.

Bha 'n t-slighe san àite so anabharra docair agus trom le làthaich agus le salachair. Cha robh air fad an fhearainn so tigh-òsda sam bith far am faigheadh iad aon ni bha dh' uireasbhuidh orra, chum càil na muinntreach bu laige a neartachadh. An so ma ta bha ùinich, àinich, agus osnaich ; am feadh a bha aon a' tuiteam thar pris, bha aon eile a 'stailceadh san làthaich, an uair bha chlann a' call am bròg san eabar. Am feadh a ghlaodhadh aon, tha mis am shineadh, theireadh aon eile, O ! c'àit am bheil sibh ? theireadh an treas aon gun robh e'n sàs ann am preas, air chor 's gur gann a b' urra dha teachd as.

Thainig iad an sin chum sìth-bhruth, a bha blà taitneach, a' furan ùrachadh agus beothachadh mòr do eilthirich shàraichte mar bha iadsan ; oir bha e gu ro ghasta na uidheam, leis gach ni goireasach. Bha leabaidh bhog thlá ann, far am feudadh an t-airsneulach a shìneadh. Le cor nan eilthireach a thoirt fainear, shaoileadh tu gun robh so na chulaidh bhuairidh a bha mòr; oir bha na fhuair iad a dh' allaban air an sàruchadh ; ach cha d'rinn iad aon gu fantainn stad san àite so. 'S ann a thug iad géill cho math do dh' iarrtais an fhir-iùil, agus shoilleirich e-san an cunnart doibh cho riaghailteach, 's gur ann an uair bu dlùithe dhaibh iad, bu mhisneachail a sheachnadh iad iad, agus 'fholadh iad ga chéile ana-miann na feol' àicheadh. B'e ainm an t-sìth-bhruith so, Caraid-an-dearmaidich, chum, nam bu chomasach e, gum feudta cuid do'n luchd-cuairt a thàladh a stigh ann, 'n uair a bhiodh iad gu fann sgith.

Chunnaic mi 'n sin am aisling, gun d'imich iad air an aghaidh san fhearann aonaranach so, gus an d'thainig iad ionad sam bheil duine ullamh gu rathad a chall. Ged a bha'm fear-iùil lan eolach air an t-slighe ri solus an latha, gidheadh fhuair e a shàrachadh san oidhche. Ach bha aige na chuideachd cairt-iùil air gach slighe a bha dol a chum, a' bhaile nèamhuidh agus bh'uaidhe ; uime sin bheothaich e teine, oir bha ac-fhuinn-thein a ghnà air a ghiulan, agus dh' amhairc e air a riaghailt iùil, leis an do thuig e gum b' fheumail da gabhail chum na laimhe deise. Agus mar biodh e cùramach san àite so, dh' fheudadh iad a bhi air an call san làthaich ; oir bha dìreach beagan rompa slochd anabhara domhain, a chaidh a chladhachadh a dh'aon-obair gu cuir as do na h-eilthirich.

Smuainich mi'n sin nach b' iomchuidh do neach sam

bith falbh air a thurus gun riaghailt mar sud a bhi aige, chum gun sealladh e air an uair a bhiodh e'n cunnart dol am mearachd.

Chaidh iad air an aghaidh mar so am fearann na drùigheachd, gus an d' thainig iad far an robh sìth-bhruth eile, a bha ri taobh na slighe. Bha dithis dhaoine nan sineadh ann, d'am b'ainm, Cion-faicill, agus Ro-dhàna. Thainig an dithis ud an fhad so air an turus; ach air dhoibh bhi sgìth shuidh iad sios, agus thuit iad nan codal. An uair a chunnaic Misneachail 's a chuideachd iad, sheas iad, agus bu truagh leo iad; oir thuig iad gum bu chunnartach an cor. Smuainich iad ciod a dheanadh iad, cò ac' a b' fhearr dhoibh gabhail seachad gun ghnothuch a ghabhail riu, no dol agus oidheirp a thoirt air an dùsgadh. Shònraich iad dol d'an ionnsuidh, chum am mosgladh suas, nam bu chomasach e; ach gun tugadh iad an ro aire nach suidheadh iad-féin.

Chaidh iad far an robh na daoine, agus labhair iad riu air an ainm, oir dh' aithnich am fear-iùil iad, ach cha d'thug iad freagradh dhoibh. An sin chrath agus spìon am fear-iùil iad, agus rinn e na dh' fheud e chum an dùsgadh. An sin thuirt fear dhiubh, Bheir mi pàidheadh dhuit 'n uair a gheibh mi airgiod; ris an do chrath am fear-iùil a cheann. Cha sguir mi an fhad 's a theid agam air mo chlaidheamh a chumail am laimh, thuirt am fear eile. Le sin a chluintinn rinn fear do'n chloinn gàire.

An sin thuirt a Bhana-chriosduidh, ciod is ciall d'a so? Thuirt am fear-iùil, Gun robh iad a' cainnt 'nan codal. Ged a bhuail thu iad, nó ge b'e ni a ni thu orra, 's ann air an doigh so a fhreagras iad thu: no mar thuirt fear dhiubh fein roimhe so, an uair a bha tuinn na fairge ga bhualadh, 's a bha e na chodal, mar gum b'ann, am barr a chrionn. An uair a mhosglas mi iarruidh mi a rìs e. Tha fios agaibh 'nuair labhras daoine nan codal, gur coma leo ciod a their iad; agus nach 'eil na labhras iad air a riaghailteachadh le creidimh no le reusan. 'S e so brìgh na cùise, 'n uair a théid muinntir neo-churamach air thurus, 's math an rath dhoibh mar ann mar so a dh' éireas doibh. Oir 'se fearann so na drùigheachd aon do na h-ionnsuidhean mu dheireadh a bheir nàmhaid nan eilthireach orra, uime sin tha e goirid o cheann na slighe, chum 'n uair bhios daoine gu h-airsneulach sgìth, gur dàch iad a ghabhail fois ann.

'S ann air a shon sin a tha fearann so na drùigheachd cho dlù air tìr Bheulaih, agus cho fagus air crìch ar cuairt. Air an aobhar sin, thugadh luchd-cuairt an aire dhoibh sin, a thuit nan codal, agus nach gabh dusgadh.

An sin dh' asluich an luchd-turuis gun rachadh iad air an aghaidh, agus am fàgail; agus gun lasadh e dhoibh solus, chum gum bu leur dhoibh air a chuid eile do'n t-slighe, 2 Pead. iv. 19. Rinn e mar sin agus bha solus aca re a chuid eile do'n t-slighe, ged a bha dorchadas mòr ann.

Ach thoisich a chlann ri bhi ro sgìth; agus dh' éigh iad ris-san leis an ionmhuinn luchd-cuairt, an t-slighe a dheanamh ni bu shocraiche dhoibh. Agus air dhoibh dol tamull beag air an aghaidh, dh' éirich gaoth a sgap an ceò, ionnus gun robh e ni bu shoilleire.

Gidheadh cha robh iad fhathast á fearann na drùigheachd, ach a mhain gum bu leur dhoibh an taobh a ghabhadh iad ni b' fhearr.

An uair a bha iad dlù air bhi as an fhearann so, chual iad rompa torman o neach a bha ann an iomagain. Agus an uair a thainig iad far an robh e, chunnaic iad fear air a dhà ghlùn, le lamhaibh agus a shùilibh togta suas, is e, air leo, a' labhairt gu dùrachdach ri aon a bha os a cheann. Thainig iad dlù dha, ach cha robh iad a' tuigsinn ciod a bha e 'g ràdh; agus rinn iad air an socair gus an robh e na thosd. An uair a sguir e, dh' éirich e, agus thoisich e ri ruith chum a bhaile neamhaidh. An sin ghlaodh Misneachail ris e dheanamh moille bheag, gus am biodh iadsan leis, m'as ann a bha e air a thurus chum a bhaile nèamhaidh. Le so a chluintinn stad e, agus thainig iad far an robh e. Cho luath 's a chunnaic Ionraic e, thuirt e, 's aithne dhomhs' an duine so. An sin thuirt Gaisgeil, cò e? Is e a h-ann fear a thainig as a choimhearsnachd as an d' thainig mise, 's e ainm Bi-gramail; is deagh fhear-cuairt e.

Mar so thainig iad am fagus da chéile; agus thuirt Bi-gramail ri sean Ionraic, Ho, athair Ionraic, am bheil thus an sin? Tha mi, a deir e, cho cinnteach 's a tha thus' an sin: 'S buidheach mi dheth, thuirt Bi-gramail, a chionn mi t'fhaotainn air an t-slighe so. Tha mis, a deir am fear eile, cho toilichte gum faca mi air do ghluinibh thusa. An sin thainig rughadh an eudainn Bhi-gramail, agus thuirt e, Ach am faca tusa mi? Chunnaic mi, ars am fear eile, agus bha aiteas orm air a shon. C'arson, ciod a smuainich thu? thuirt Bi-gramail. Ciod

a smuainich mi! a deir sean Ionraic, ciod bu choir dhomh a smuaineachadh? Air leam gun d' amais duine còir oirnn air an t-sligbe, agus gu'm biodh a dheadh chuideachd againn air ar turus. Is toilichte bhitheas mise m'ar mothaich thu bhi air do mhealladh 's a bharail a th' agad umam. Tha t'eagal na dheagh chomharra leam ort, gu'm bheil a chuis gu math eadar t'anam agus Ceann-feadhna an luchd cuairt; oir thuirt e, Is beannuicht e-san air am bi gnàth eagal.

*Gaisgeil.* A nis a bhràthair, innis duinn an cionfath m'an robh thu san àm so air do ghluinibh? An ann a bha e arson sochairean sònruicht a bhuilicheadh ort, no nach ann?

*Bi gramail.* Tha sinn, mar tha fios agaibh, san àm air fearann na druigheachd; agus am feadh a bha mi teachd air m' aghaidh, bha mi meòraich rium fein mu chunnart an àite so, agus air a choimhlion fear a thainig an fhad so air an deachaidh stad, agus an sgrios san àite so. Bha mi mar an ceudna a smuaineacheadh air a ghnè bhàis a bha cuir as do dhaoin' anns an àite. Cha'n 'eil iadsan a gheibh am bàs san àite so, air am bualadh le aon ghalar buaireasach; cha mhò tha e an aghaidh an toile; oir tionnsgnaidh e-san a théid a dhì na chodal air an turus le miann agus taitneachd.

*Ionraic.* Am faca tu'n dithis dhaoine a bha 'nan codal san t-sith-bhruth?

*Bi-gramail.* Chunnaic mi, Cion-faicill agus Ro-dhàna, an sin, agus a thaobh aon ni is aithne dhomhsa, luidhidh iad an sin gus an lobh iad. Gnàth. x. 7. Ach mar bha mi 'g ràdh; air dhomh a bhi mar sud a' meòraich thachair boirionnach an roghadh uidheam orm, a bh' air cruadhachadh gu math an aois, a thairg dhomh tri nithe, 'se sin, i-fein, a maoin, agus a leabaidh.

A nis bha mi san àm gu h-airsnealach tròm: bha mi fòs ro uireasbhui'each, agus theagamh gun do thuig a chré gun nàire sin. Chuir mi cùl rithe uair no dhà; ach chuir i mo dhearmad air faoineachd, agus rinn i gàire. An sin thòisich mi ri miothlachd a ghabhuil, ach cha robh umhaill aice dheth sin. An sin thug i tairgs' eile dhomh, agus thuirt i rium nan aontaichinn leatha, gun deanadh i mi gu sona saoibhir; oir 's leamsa, thuirt i, an domhan uile, agus is mis a tha fàgail dhaoine sona. A nis dh' fheoraich mi a h-ainm agus thuirt i gum b'e Faoineachd a h-ainm. Mheudaich so m' fhuath dh'i;

ach bha i ga sìor fhuran orm. An sin chaidh mi air mo dhà ghlùn, agus le m' lamhaibh togta ri nèamh, rinn mi ùrnuigh ris-san a gheall mo chòmhnadh. Agus dìreach mar bha sibhs a teachd far an robh mi, dh' fhàg i mi: an sin bhuanaich mi air toirt buidheachais air son mo shaoraidh, oir 's cinnteach nach ann o aon rùn math a rinn i e; ach a chum mo mhearaladh air mo thurus.

*Ionraic.* Cha'n 'eil teagamh sam bith nach robh a rùn gu h-olc. Ach o'n a chuir thu am chuimhne e air leam gum faca, no gun do leugh mi uimpe ann an àit-eigin.

*Bi-gramail.* Theagamh gun do thachair an dà chuid.

*Ionraic.* Faoineachd! nach 'eil i na boirionnach mòr eireachdail, rud-eigin dorcha sa chraicionn?

*Bi-gramail.* Tha i, dìreach mar thuirt thu,

*Ionraic.* Nach labhair i gu ciùin, agus nach criochnaich i gach focal le fèth-ghàire?

*Bi-gramail.* Ni i sin cuideachd: 'S e sin dìreach a gnàth.

*Ionraic.* Nach 'eil i caitheadh sporan mòr r'a taobh? agus a lamh gu tric ann, a' laimhseachadh a cuid airgid, mar gum b'e sin miann a cridhe?

*Bi-gramail.* Tha gu deimhin: ged a bhiodh i na seasamh fa d' chomhair cha b' urra dhuit a h-eugmhas innseadh ni bu riochdaile.

*Ionraic.* 'S cinnteach ma ta gun robh am fear a tharrainn a dealbh na dheadh fhear-ceairde, agus gum b'fhior na chaidh a sgriobhadh uimpe.

*Misneachail.* Is ban-fhiosaich am boirionnach ud; agus is ann tre chumhachd a drùigheachd a tha 'n talamh so fo gheasaibh: Ge b'e leagadh a cheann air a h-uchd, bu cho math dha a chuir air sorachan aig am biodh tuadh an crochadh os a cheann; agus tha e-san a bheir speis da h-eireachdas air a mheas na nàmhaid aig Dia. 'Si so an te a tha cumail gu greadhnach gach nàmhaid a th' aig na h-eilthirich. Seum. iv. 1. v. 1. Eoin ii. 15. Seadh, 's i so a thug air ioma fear-cuairt cùl a chuir r'a thurus. Tha i ro fhuranach. Tha i-fein agus a cuid nighean an gnà thòir air fear no fear-eigin do na h-eilthirich, a sìor mhòladh a caithe-beatha dhoibh. Tha i gu dàna beag-nàrach; agus labhraidh i ri fear sam bith. Ni i fanoid air eilthirich bhochda, ach molaidh i iadsan a tha saoibhir; ma bhios do sheoltachd aig fear na gheibh airgiod ann an àite, labhraidh i gu math uime o thigh gu tigh. Is toigh leatha cuirm shòghail, agus bithidh i gu minig am measg na buidheann ghreadhnaich.

Tha i an còrr àit a' cur am fiachaibh gur bann-dia i, agus tha cuid a toirt aoraidh dh'i. Tha àm, agus ionad àraidh aice chum a ceilg a ghnàthachadh; agus their i gu beag-narach, nach 'eil ni air bith an coimeas ris na tha is' a' tairgseadh. Geallaidh i gun gabh i còmhnuidh le cloinn na cloinne, m'as ionmhuinn leo i. Sgaoilidh i òr mar dhuslach as a sporan, an còrr àite, agus do mhuinntir àraidh. Is caomh leatha bhi 'n tòir orra, labhairt gu math uimpe, agus a bhi 'n caidreamh dhaoine. Tha i déigheil air bhi moladh a bathair; agus 's iadsan leis an caomh i is toighiche leatha. Geallaidh i crùin agus rioghachdan, ma ghabhas iad a comhairle; gidh-eadh 's ioma fear a thug i chum na croiche, agus a dheich mìle urrad chum ifrinn.

*Bi-gramail.* Och! nach bu mhath dhomhsa gun do chuir mi cùl rithe! no cha'n'eil fhios c' àit an tugadh i mi?

*Misneachail.* 'S an aig Dia a mhàin a tha fios air a sin: ach cha'n 'eil teagamh nach claonadh i thu gu iomad anamiann cronail, a tha tarrainn leir-sgrios air daoinibh.

Is ise a chuir Absalom an aghaidh athar, agus Iero-boam an aghaidh a mhaighstir. Is ise bu chionfath air Iudas a reic a Thighearna; agus a thug air Demas beatha dhiadhaidh an eilthirich a thréigsinn: Cha'n'eil aon neach do'n urrainn trian ga h-olc innseadh: tha i cuir eadar uachdarain agus iochdrain, eadar pàrantan agus clann, eadar choimhearsnaich, eadar fear pòsd agus a bhean, eadar duine agus e-fein, agus eadar feoil agus spiorad.

Air an aobhar sin a dheadh Bhi-gramail, bi a réir t' ainm, 's an uair a ni thu 'n t-iomlan, bi-gramail.

Le so a chluintinn bha càileigin do ghairdeachas agus do dh' eagal a' measg an luchd-thuruis.

An deigh so chunnaic mi gun d'thainig iad a steach do thìr Bheulaidh, far am bheil a ghrian a dealradh a là agus a dh' òidhche. An so, a chionn gun robh iad sgìth, ghabh iad fois re seal. 'Sa chionn gun robh co'-chòir aig eilthirich air an tìr so, agus gum bu le Righ nam flaitheas na liosan-meas agus na fion-liosan a bha 'n so, bha comas acasan na dh'feumadh iad a ghabhail asda. Ach rinn beagan ùine an ath-bheothachadh san àite so; oir bha na cluig agus na trompaidean a sior sheirm cho binn, 's nach faigheadh iad codal, gidheadh bha iad air an ath-bheothachadh cho math 's ged fhaigheadh iad codal samhach socair. 'S e bu ghnà chainnt dhoibh-san a bha 'g imeachd

feadh na sràide, Gun robh tuille do luchd-cuairt air teachd do'n bhaile; agus fhreagradh aon eile, ag radh, Agus chaidh an urrad so dhiubh th' ar na h-aibhne agus a steach air a gheatadh òir an diugh. Ghlaodhadh iad a rìs, tha cuideachd mhòr do na daoinibh dealrach air teachd do'n bhaile; leis am bheil sinn a' tuigsinn gum bheil tuille do luchd-cuairt air an t-slighe; oir 's ann a tha iad air teachd a fhrithealadh dhoibh, 's a thoirt sòlais doibh an éirig an trioblaid. An sin dh'éirich an luchd-turuis, agus dh' imich iad a null agus a nall: Ach sann a bha nis taisbeana neamhaidh a ghnà nam fradharc! Cha do mhothaich iad a bheag san tìr so, a bha mi-thaitneach dhoibh r'a chluintinn, r'a fhaicinn, r'a laimhseachadh, no r'a bhlasad; ach a mhain gur e air leo gun robh uisge na h-aibhne a bha aca ri dol thairis orra rudeigin searbh do'n bhlas, ach an uair a shluigeadh iad e bha e milis.

Anns an àite so bha ainm nan eilthireach a bh' ann o shean sgriobht, agus eachdraidh mu gach gniomh ainmeil a rinn iad. Bha e na lan iomradh san àite so, mar lionadh an abhuinn do chuid, 'sa thràigheadh i do chuid eile am feadh a bhiodh iad a' dol thairis. 'S gann a mhothaich cuid boinne innte, am feadh a bha i th'ar a bruaich aig daoin eile.

'S an àite so bha clann a bhaile cleachdta ri dol do liosaibh an Righ, agus fluireanan a thional do'n luchd-thuruis, agus an toirt doibh gu càirdeil: ann an so bha gach luibh chùbhraidh a' fàs, an caineil, agus gach gnè do spìosraidh thaghta. Bha seomraichean nan eilthir-each ro chubhraidh leis na nithibh sin, am feadh a bha iad san àite so; agus bha an cuirp air an ungadh leo an uair a bha iad ri triall th' ar an amhuinn, 'n uair a thig-eadh an t-àm orduichte.

'S am feadh a bha iad san ionad so, thainig teachdaire o'n bhaile nèamhaidh le teachdaireachd chudthromach a dh' ionnsuidh na Bana-chriosduidh, bean Chriosduidh an t-eilthireach. Chaidh a h-iarruidh a mach, agus an uair a fhuaradh i, thug an teachdaire litir dh'i, air an robh sgrìobhta, "Fàilt ort a dheadh bhoirionnaich! tha mi toirt sgeul a d-ionnsuidh gum bheil am Maighstir gad ghairm; agus tha dòchas aige gun seas thu na làthair, sgeudaichte le neo-bhàsmhoireachd, fo cheann dheich làithean."

An uair a leugh e an litir so dh'i thug e comharradh riochdail gum bu theachdaire cinnteach e, a thainig a dh' iarruidh orra cabhag a dheanamh. B'e'n comharradh a thug e dh'i, saighead air a rannadh le gaol, a chaidh gu

réidh chum a cridhe, a dh' oibrich orra cho drùighteach, 's gun robh i deonach falbh 'n uair thainig an t-àm.

An uair a thuig a Bhana-chriosduidh gun robh an t-am air teachd, 's gur i a bha gu tùs an rathaid a ghabhail air na bha na cuideachd, chuir i fios air Misneachail, am fear-iùil, agus dh'innis i dha mar bha chùis. Thuirt e rithe gum bu mhath leis a chluintinn, agus gum b' ait leis nam b'e fein a gheibheadh an cuireadh. An sin dh' asluich i air gun òrduicheadh e gach ni a chuir na uidheam a bha feumail fa chomhair a turuis.

Dh' innis e dh'i gur ann mar so a b' eigin a dheanamh : agus gun rachadh iadsan a bhiodh na déigh ga comhaideachd gu taobh na h-aibhne.

Chuir i 'n sin fios air a cloinn, agus thug i dhoibh a beannachd, agus dh' innis i dhoibh, gun do leugh i le taitneachd an comharradh a chuireadh air clàr an eudainn; gun robh i toilichte iad a bhi maille rithe san àite sin, agus gun do choimhead iad an trusgain cho glan. Fadheòidh, roinn i air na feumaich am beagan bh' aice ; agus thug i àithne da mic agus d'an cuid ban iad a bhi deas ge b'e uair a thigeadh cuireadh gan iarruidh.

An uair a labhair i air a mhodh so r'a fear-iùil agus r'a cloinn, chuir i fios air Gaisgeil, agus thuirt i ris. Dhearbh thusa anns gach àit a bhi 'd dhuine, bi dileas gu bàs, agus bheir mo Rìgh dhuit crùn glòire. Ghuidhinn ort mar an ceudna sùil a thoirt air mo chuid cloinne ; agus ma chi thu iad uair air bith ullamh gu fàillneachadh, labhair gu càirdeil riu, chum am brosnuchadh. Ach thug i fàinne do Bhi-gramail.

A sin chuir i fios air Ionraic, agus thuirt i ris, "*Feuch Israeleach da rireadh anns nach 'eil cealg.*" An sin fhreagair e i ag ràdh, Guidheam deagh latha dhuit an uair a dh' imicheas tu chum Beinn-Shioin, agus 's math leam gum faigh thu tioram th' ar na h-aibhne. Ach thuirt ise. Fliuch no tioram gam bi mi 's fada leam gus am falbh mi : oir ge b'e side gheibh mi air mo thurus, bithidh cothrom agam na dhéigh sin air mi fein a thiormachadh.

An sin thainig Ullamh-gu-stad a stigh gu faicinn ; agus thuirt i ris. 'S ann le spairn agus mòr shaothair a bha do thurus an fheadh so; ach fàgaidh sin do shuaimhneas ni's taitniche. Ach dean faire agus bi deas ; oir cha'n aithne dhuit an t-âm san tig an teachdaire.

An déigh sin thainig Trom-inntinneach, agus a nighean, ris an dubhairt i, 's taingeil is ion duibh a bhith air

son ar saorsadh á laimh Famhair-gun-dòchas, agus o Dhaighneach-an-teagamh. 'S e toradh na trocair so, gum bheil sibh le chéile gu tèaruinnt air ur toirt an fhad so. Bithibh do ghnà ri faire, a cuir eagail air cùl; bithibh suidhichte, le dòchas gus an tig a chrioch.

An sin thuirt i ri Inntinn-lag, Chaidh do shaoradh á beul an Fhamhair, chum gum biodh tu beo gu siorruidh, a dh'fhaicinn an Righ, le toil-inntinn; chomhairlichinn duit aithreachas a ghabhail o thu bhi cho ullamh gu eagal a bhi ort, agus an-earbs' a mhaitheas, m'an cuir e fios ort: air eagal gur eigin duit, air son sin, seasamh 'na lathair le naire, 'n uair a thig e.

A nis 'n uair a thainig an là a bha Bhana-chriosduidh ri triall air a turus, bha'n t-slighe làn sluaigh chum a faicinn. Agus feuch! bha air taobh thall na h-aibhne àireamh mhòr do dh'eich agus do charbadaibh, a thainig a nuas chum a coimheadachd gu geata' bhaile. Mar so thainig i mach, agus dh' inndrinn i stigh san amhuinn, a gabhail beannachd leis a' mhuinntir a thainig leatha chum taobh na h-aibhne. B' iad na focail ma dheireadh a chualas i labhart, *"Tha mi teachd, a Thighearn, gu bhi maille riut, agus chum do bheannachadh."*

Le sin fhaicinn, phill a clann agus a càirdean air an ais do'n ionad as an d'fhalbh iad an là sin; agus chaidh a Bhana-chriosduidh iomachar suas as am fradharc leo-san a thainig ga h-iarruidh. Rinn i guth aig a' gheata, agus chaidh i steach ann, leis gach rìomhadh agus greadh-nachas a chaidh a dheanamh r'a fear roimhe so.

An uair a chaidh i as an sealladh, ghuil a clann: Ach sheinn Misneachail, agus Gaisgeil-as-leth-na-firinn, air inneil chiùil air dheadh ghleusadh a deanamh gairdeachais. Agus phill iad dachaidh.

An ceann ùine bheag, thainig teachdaire eile chum a' bhaile, agus b'ann ri Ullamh-gu-stad a bha ghnothuch. Dh'iarr e, gus an d'fhuair e mach e, agus thuirt e ris. Tha mis air teachd an ainm an Ti a ghràdhaich agus air an robh thu'n tòir, ged is ann air na luirg a bha thu: Agus 's e mo ghnothuch riut, a dh' innseadh dhuit gum bheil dùil aige gu'n gabh thu do shuipeir leis na rioghachd air an làtha an déigh latha Càisge; uime sin dean thu fein deas fa chomhair do thuruis.

Thug e mar an ceudna dha comharra gum bu theachd-aire fior e, ag ràdh, *"Bhris, mi an cupan òir, agus dh'-fhuasgail mi an snàthain airgid.'*

An deigh so ghairm Ullamh-gu-stad air a cho'-luchd-turuis; agus dh' innis e dhoibh gun d'thainig fios airsan, agus nach robh teagamh nach fiosraicheadh Dia iad-san mar an ceudna. Dh' asluich e air Gaisgeil gun deanadh e a thiomnadh; 'sa chionn nach robh a bheag aige ri fhàgail ach a chuid lorg, agus a dhùrachd, uime sin thuirt e, Fàgaidh mi na luirg aig mo mhac a ni mar rinn mise, le mo dheadh dhùrachd gum bi e ni's fearr na bha mise.

An sin thug e buidheachas do Mhisneachail, air son a chaoimhneis, agus theann e a mach air a thurus. 'San uair a thainig e chum taobh na h-aibhne, thuirt e, cha bhi tuille feum agam air na luirg sin, or tha mi faicinn gu'm bheil carabaid agus eich an sud chum m' iomchar. B' iad na focail mo dheireadh chualas e ag ràdh, "*Is taitneach dhomhsa beatha.*" Agus dh' fhalbh e.

An deigh so thainig teachdaireachd a dh' ionnsuidh Inntinn-lag, a thuirt ris, gun robh feum aig a mhaighstir air; agus an ùine ghearr gum faiceadh e a ghnuis ann an soillse; agus e ghabhail so mar chomharra gur i'n fhirinn a chan e; Gum biodh iadsan a bha 'g amhairc a mach air an h-uineagaibh air fàs dorcha.

An sin chuir Inntinn-lag fios air a chàirdean, agus dh' innis e dhoibh an teachdaireachd a fhuair e, agus an comharra a thugadh dha gum bi'n fhìrinn a bh'ann. An sin thuirt e, o nach 'eil a bheag agam ri fhàgail, ciod am feum a tha dhomh tiomnadh a dheanamh? Fagaidh mi m' inntinn-lag as mo dhéigh, oir cha bhi feum agam oirre an taobh a tha mi dol; cha mhò is fiu i a buileachadh air an fhear-chuairt is ro thruaighe. Uime sin tha mi guidhe orts', a Ghaisgeil, gun cuir thu fodha i ann an dun-aolaich. Le so a dheanamh, agus air do'n am teachd a bha e ri triall, chaidh e mach air an amhuinn mar rinn càch: B'i a chainnt dheireannach, "*Buanaicheadh creidimh agus foighidinn.*" Mar so fhuair e chum an taobh eile.

An déigh sin thainig fios air Trom-inntinneach, a thuirt ris, Gun robh iarrtus aige bhi deas chum bhi maille ris an Righ air an ath-dhòmhnach, chum gàir a dheanamh le h-aoibhneas, air son gun deach a shaoradh o gach teagamh anns an robh e.

'S a chum gun tuig thu gur i 'n fhìrinn a chan mi, gabh so mar dhearbhadh; agus thug e an leumnach-uaine mar eallach dha. Thuirt a nighean, Geilt, 'nuair a chual i mar bha, gum falbhadh ise maille r'a h-athair. An sin thuirt a h-athair riu, gu'n robh iad uile fiosrach cho

draghail 'sa bha e-fein, agus a nighean do gach comunn gam buineadh iad. 'S e nis ar toil nach bi ar trumadas agus ar n-eagail thràilleil air am buileachadh air aon duine gu siorruidh: Oir tha mi fiosrach gum furain iad iad-fein air cuid-eigin an déigh mo bhàis. Is aoidhean iad d'an tug sinne caidreamh 'n uair a theann sinn air tùs ri falbh air ar turus, agus cha b' urrainn duinn tuilleadh an cuibhteachadh, uime sin tha sinn a nis ag asluchadh nach toir neach sam bith caidreamh dhoibh.

An uair a thainig an t-àm dhoibh bhi triall, ràinig iad bruach na h-aibhne; agus b'i cainnt dheireannach, Throm inntinneach, "*Beannachd leat òidhche. 'S e do bheatha a latha.*" Chaidh a nighean troi'n amhainn a' gabhail òrain, ach dh' fhartlaich air neach sam bith a tuigsinn.

An deigh sin thainig teachdair a dh' iarruidh Ionraic; agus liuthair e'n teachdaireachd dha anns na briathraibh so, Gun robh òrdugh aige air cheann seachduin o'n diugh, e-fein a nochdadh am fianuis a Thighearna, aig tigh Athar. 'S mar dhearbha gur i'n fhìrinn a th'agam, ìslichear uile nigheanan a chiùil. An sin chuir Ionraic fios air a dhàimhean, agus thuirt e riu, Tha mis a' dol eug, ach cha dean mi tiomnadh. Theid m' ionracas maille rium: faigheadh e-san a thig am dhéigh fios air so. An uair a thainig an t-àm dha bhi triall, dh' fhalbh e: ach bha 'n amhainn ro àrd an còrr àite; ach rinn Ionraic an am a bheatha suas ri deagh-choguis i ga choinneachadh san àite sin, ni mar an ceudna a rinn i, agus ghlac i a lamh, agus rinn i còmhnadh ris an am dol thairis. B'iad a bhriathra deireannach, "*Tha gràs a' buadhachadh:*" Agus dh' fhàg e'n saoghal so.

An deigh so chualas gun d'thainig fios air Gaisgeil leis an teachdaire cheudna; gun deachaidh an comharra so a thoirt mar dhearbhadh gur i 'n fhirinn a bh' ann, Gun do bhriseadh a chuinneag aig an tobar. Ecles. xii. 6. An uair a chual e sin, chuir e fios air a chàirdean, agus dh'innis e dhoibh e. An sin thuirt e, tha mis a' dol chum m' Athar, agus ged is ann le strì agus mòr spairn a thainig mi air m' aghaidh, gidheadh cha'n 'eil aithreachas orm as na rinn mi, a chionn gu'm bheil mi nis air teachd an fhad so. Tiomnaidh mi mo chlaidheamh dhasan a thig am dheigh air chuairt, mo ghaisge agus mo mhisneach dhàsan a bhios cho seolta 's gun dean e greim orra. Bheir mi gach gearradh agus athailte leam, mar dhearbhadh gun do chog mi as a leth-san a bheir luigheachd dhomh. Air

chionn an latha bha e gu triall a theachd, chaidh mòran leis chum taobh na h-aibhne, 's an uair a chaidh e a steach innte, thuirt e, *" A bhàis c' àit am bheil do ghath?"* 'S mar chaidh e ni bu doimhne, thuirt e, *" Uaigh c' àit am bheil do bhuaidh?"* Mar so chaidh e null, agus sheinn na trompaidean air a shon sin.

An sin thainig iarrtus a dh' iarruidh Bhi-gramail. B'e 'm Bi-gramail so am fear a fhuair an luchd-cuairt air a ghlùinibh am fearann na drùigheachd. B'e brìdh an iarrtuis, Gum feumadh e a bheatha a chaochladh a chionn gum bi toil a mhaighstir a thoirt ni bu dlùithe dha. Le so a chluintinn dh' fhan Bi-gramail 'na thosd. Cha ruig thu leas teagamh a chuir am theachdaireachd, thuirt an teachdaire; oir mar chomharra gur i 'n fhìrinn a chan mi, Tha do roth air a bhriseadh aig an tiobairt. Ecles. xii. 6. Ach sin chuir e fios air Misneachail, agus thuirt e ris, Ge nach robh mise cho sona 's a bhi fad ad chuideachd air mo thurus, gidheadh o thàr m' eòlas ort, bha thu feumail domh. An uair a dh' fhàg mi mo thigh fein, dh' fhàg mi bean agus cùignear do chloinn mhaoth; guidheam ort an uair a philleas tu, gun cuir thu fios air mo theaghlach, agus gun aithris thu dhoibh gach ni a thachair dhomhsa. Innis gun d'thainig mi gu buadhar a chum an àite so, agus an cor beannaichte sam bheil mi san àm. Innis doibh mar an ceudna mu Chriosduidh agus mu mhnaoi; agus mar thainig ise agus a clann na dhéigh. Innis doibh cuideachd a chrìoch shona chum an d'-thainig i, agus an t-ionad àghmhor chum an deachaidh i. Cha 'n 'eil a bheag agam a chuireas mi dh' ionnsuidh mo theaghlaich ach m' urnuighean agus mo dheoir as an leth; agus theagamh trid gràs Dhé gun iompaich sin iad chum teachd air an turus cheudna.

An uair a chuir e a ghnothuichean an òrdugh, 's a thainig an t-àm air triall, chaidh e sìos chum na h-aibhne mar an ceudna. 'S ann àm sin bha 'n t-uisge ro shàmhach; uime sin an uair a bha Bi-gramail mu leth na h-aibhne, sheas e re tamuill, a' labhairt r'a chairdibh a thainig ga chomhaideachd, ag ràdh.

Bha 'n abhainn so na h-aobhar eagail do mhòran; chuir i mar an ceudna iomadh uair eagal orm fein: air leam gu'm bheil mi nis am sheasamh gu sochdair, agus mo dha chois gu diongmhailt air na clochaibh air an do sheas na sagairt, a bha giulan àirc a cho'-cheangail, an uair a bha clann Israeil a' dol thar an Iordan so. Tha 'n t-uisge

gun amharus searbh do'n bhlas, agus fionnar do'n ghoile; ach tha bhi smuaineach air an àite tha mi ri ruigheachd, agus an luchd-comhaideachd a gheibh mi taobh eile na aibhne, mar èibhl' bheo a beothachadh mo chridhe.

Tha mi nis a' mothachadh gu'm bheil mi fagus air crìch mo chuairt; tha crioch air tighinn air ùinich na beatha so. Tha mi dol a dh' fhaicinn a chinn sin a chaidh a chrùnadh le sgitheach, agus a' ghnùis air an deachaidh sile breun a thilgeadh as mo leth-sa.

Chaith mi roimh so mo bheatha le iomra agus creidimh; ach tha mi nis a' dol far an caith mi mo bheatha le seall-adh; agus bithidh mi maille ris an ti sin is caomh leam a bhi na chuideachd.

B' ait leam iomradh math a chluintinn mu'm Thriath, agus bu deoin leam mo chos a chuir an lorg a chois-san ge b'e àit am faicinn e.

Bha ainm dhomh mar bholtrach ro chùbhraidh, ni's mìllse na'n spìosraidh is ro thaitniche. Bha ghuth leam ro bhinn, agus bha 'm barrachd dèigh agam air a ghnùis na tha aca-san a tha 'n ro gheall air solus na greine. Ghnàthaich mi a chainnt mar ioc-shlaint chum mo bheath-achadh agus gu m' choimhead o laigse. Chum e suas mi, agus choimhead e mi o m' aingidheachd! seadh neartaich e mo cheum na shlighe.

S am feadh a bha e mar so a' labhairt, chaochail a ghnuis, ghèill a dhuine laidir fodha; 's an dèigh dha a ràdh: "Gabh mi, oir thainig mi a' d' ionnsuidh," cha'n fhac iad tuilleadh e.

Ach bu ghlormhor fhaicinn mar bha 'n speur air a lìonadh le eachaibh agus le carbadaibh, agus leis gach seorsa luchd-ciuil, a dh'fhailteacha beatha nan eilthireach mar dhìrich iad, 'sa chaidh iad a steach air geata rìomh-ach a bhaile.

Cha d'fhuirich mi far an robh mi gus an deachaidh cear-thar mac Chriosduidh, le 'm mnathaibh agus le 'n cloinn thairis. Chuala mi fòs aon ag ràdh o sin gun robh iad fhath-ast beo; agus gum buanaicheadh iad mar sin re seal, chum leo gum meadaicheadh an eagluis san àite san robh iad.

Ma tharlas domh dol a rithist an rathad sin, theagamh gun toir mi cunntas umpa dhoibh-san leis an deoine. Ach gabhaidh mi gu caomhail mo chead san àm do'm leughadair,

SLAN LEAT.

A' CHRIOCH.

Edinburgh: Printed by Thornton & Collie.